# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN FHOGHARAIDH 1858.

## BEÒ NO MARBH ?



THA aon ni ro shoilleir—Cha-n urrainn sinn an t-atharrachadh mòr a dheanamh oirrne féin. Cha-n 'eil e 'n ar comas. Cha-n 'eil neart againn gu 'dheanamh. Faodaidh sinn ar peacaidhean atharrachadh ach cha-n urrainn sinn ar cridheachan atharrachadh. Faodaidh sinn slighe nuadh a leantuinn, ach cha-n urrainn sinn nàdur nuadh a chruthachadh. 'S iomadh leasachadh agus atharrachadh dh' fhaodas sinn a dheanamh. Faodaidh sinn iomadh droch cleachdadh a leigeadh dhinn, agus dol an ceann iomadh dleasdanas. Ach cha-n urrainn sinn bith nuadh a thionnsgnadh 'n ar taobh a stigh. Cha toir sinne bith a neo-ni. "Cha-n atharraich an t-Etiopach a bhian, no an liopard a bhuill;" ni mo 'chuireas sinne beatha ann ar n-anamaibh. (Ier. xiii. 23.)

Tha ni eile ceart cho soilleir; cha dean duine eile air ar son e. Faodaidh minisdearan searmonachadh dhuibh, agus ùrnuidh 'dheanamh maille ribh—'ur gabhail stigh chum buird an Tighearna, agus aran agus fion a thabhairt duibh;—ach cha toir iad dhuibh a bheatha spioradail. Faodaidh iad rian a thabhairt stigh am measg mirian, agus giùlan beusach far an robh peacadh follaiseach. Ach cha teid iad ni 's doimhne. Cha ruig iad an cridhe. Faodaidh Pol suidheachadh agus Apollos uisgeachadh, ach 's e Dia mhàin a bheir am fàs. (1 Cor. iii. 6.)

Co ma ta a bheir anam marbh beò? Cha-n urrainn a h-aon ach Dia. Is 'esan a dh'analaich ann an cuineinibh Adhaimh le anail na beatha a mhàin is urrainn anam marbh a dheanamh 'n a chriosduidh beò. Is 'esan a dheilbh an saoghal de neo-ni air la a chruthachaidh a mhàin is urrainn creutair nuadh a dheanamh de dhuine. Is 'esan a mhàin a thubhairt, "Bitheadh solus ann, agus bha solus ann," is urrainn a thabhairt air solus spioradail dealrachadh ann an cridhe an duine. Is esan a mhàin a dheilbh an duine de dhuslach, agus a thug beatha do 'n chorp, is urrainn a chaoidh beatha thabhairt do 'n anam. Is e a dhreuchd àraidh bhi 'g a dheanamh le a Spioraid, agus 's ann aig a tha an cumhachd mar an ceudna.

Fhir-leughaidh, tha ulluchadh anns an t-soisgeul mu choinnimh do bheatha spioradail cho maith ri do bheatha shiorruidh. Tha an Tighearn Iosa 'n a Shlànuidhear iomlan. Cha-n 'eil buill marbh aig a Cheann mhòr bheò sin. Cha-n e mhàin gu bheil a phobull a' faotainn fìreanachaidh agus maitheanais, ach tha iad air am beothachadh maille ris, agus còir aca 'n a aiseirigh. Ris-san tha an Spioraid ag aonadh a pheacaich, agus 'g a thogail suas trid an aonaidh sin o bhàs chum beatha. Annsan tha am peacach beò, air dha creidsinn. 'S e Criosd a chomharraicheadh mur thobair gach beatha spioradail, agus chomharraicheadh an Spioraid naomh mur an neach a chomhpàrtaicheas a bheatha sin ris an anam.

Ma 's àill leat beatha 'bhi agad, thig chum an Tighearna Iosa Criosd. Cha tilg e mach thu. Tha tiodhlacan aig eadhon do 'n cheannairceach. Cho luath 's a bhean an duine marbh ri corp Elisa, bheothaicheadh e agus sheas e air a chosaibh (2 Righ. xiii. 21). Cho luath 's a bheanas tusa ris an Tighearn Iosa Criosd le laimh a chreidimh, tha thu beò do Dhia, maille ri maitheanas 'bhi agad dha d'uile pheacaidhean. Thig agus bithidh d'anam beò.

Cha-n eil mi an eudòchas thaobh neach a thighinn gu bhi 'n a fhior Chriosduidh, ge bi mar 'bha e anns na laithibh 'chaidh seachad. 'S aithne dhomh cho mòr is a tha an ceum o bhàs gu beatha. 'S aithne dhomh cruas, lethbhreth, peacadh uamhasach a chridhe nàduraich. Ach 's aithne dhomh gun d'rinn an t-Athair glòrmhor an saoghal à neo-ni. 'S cuimhne leam gun d' ràinig guth an Tighearna Iosa air Lasarus an uair 'bha e ceithir laithean marbh, agus gun do thog e o an uaimh e. 'S cuimhne leam gach buaidh iongantaich thug Spioraid Dhia am measg gach fine. 'S cuimhne leam so uile agus is dearbh leam nach ruig mi leas bhi ann an eudòchas.

C'arson nach bitheadh e mar so? Tha an Spioraid Naomh 'n a Spioraid tròcaireach agus gràdhach. Cha-n 'eil e 'pilltinn o dhuine sam bith airson a thruaillidheachd. Cha-n 'eil e a gabhail seachad air duine sam bith airson a pheacaidhean a bhi dubh no sgarlaid.

Cha robh ni am measg nan Corintianach bha n' a aobhar gun tigeadh esan a nuas chum am beothachadh. Tha Pol ag ràdh mu 'n déighinn gun robh iad " 'n an luchd-striopachais, 'n an luch iodhal-aoraidh, 'n an luchd-adhaltrannais, 'n an daoine 'bha ciontach de neo-ghloine mi-nàdurra, 'n an gaduichean, 'n an daoine sanntach, 'n am misgeirean, 'n an luchd-anacainnt, 'n an luchd-foiréigne." "Mar so," ars' esa, "bha cuid agaibhse." Ach eadhon iadsan bheothaich an Spioraid.

C' arson nach bitheadh e mar sin? Tha an Spioraid 'n a Spioraid uile-chumhachdach. 'S urrainn e an cridhe cloiche 'dheanamh 'n a chridhe feòla. 'S urrainn e an duine a thionndadh o na droch cleachdaidhean 's ceangailte ris am bheil e, eadhon mar a loisgear asgart roimh an teine. 'S urrainn e na nithean is cruaidh a dheanamh socrach, agus na nithean 's mo tha aig duine an aghaidh ni, a thabhairt gu bhi a leaghadh as mar shneachd an earraich. Rinn e e, agus 's urrainn e a dheanamh rìs.

Is urrainn an Spioraid ceard Sasunnach a ghabhail, duine gun fhoghlum, gun mhoidhein, gun airgiod—duine 'bha uaireigin comharraichte airson mionnan, agus toibheum—agus 's urrainn e tabhairt air an duine sin leabhar dhiadhaidh a sgriobhadh, do nach fhaighear coimeas am measg na chaidh 'sgriobhadh o laithibh nan Abstol. Rinn e so mar tha. Rinn e so le Eoin Buinian, ùdair "Turus an Eilthirich."

'S urrainn an Spioraid seòladair a ghabhail, làn de pheacadh, agus de shaoghaltachd—Caipdein aingidh luing-thraillean—agus's urrainn e an duine sin a dheanamh 'n a mhinistear cumhachdach an Tiomnaidh nuaidh—'na fhear-sgriobhaidh air litrichibh a tha 'n an tigh-stor de fhaireachadh a Chriosduidh—agus 'n a ùdair laoi-

dhean air a bheil aithne, agus a tha air an seinn anns gach àite anns an labhrar a Bheurla. Rinn e mar tha e. Rinn e e le Eoin Neuton.

Rinn an Spioraid so uile, agus tuilleadh mu nach urrainn mi labhairt gu mion. Agus cha-n 'eil gairdean an Spioraid air fàs goirid.

A luchd-leughaidh, am bheil neach agaibhse ag iarraidh doirteadh mòr dhe na Spioraid. 'S esan a mhàin 's urrainn faobhar a chuir air searmonaibh agus ùdurras 'thoirt do chomhairle, agus cumhachd 'chur ann an cronachadh, agus daignichean làidir cridheachan peacach a leagadh. Cha-n e searmonachadh ni' 's fearr, no sgriobhadh ni 's ealanta a tha ar la ag iarraidh, ach tuilleadh de làthaireachd an Spioraid naoimh.

A luchd-leughaidh, am bheil neach agaibhse 'g a fhaireachadh féin air a tharruing, anns a cheum is lugha, dh' ionnsuidh Dhia—fo 'n chùram is lugha mu 'anam neobhàsmhor? Teichibh uime sin do thobair fhosgailte nan uisgeachan beò, an Tighearn Iosa Criosd, agus gheibh sibh an Spioraid naomh (Eoin vii. 29). Eighibh gu h-ard ris an Tighearn—abraibh ris, " Beannaich mi, eadhon mise mar an ceudna—beothaich mi, agus dean beò mi."

Agus a nis leigibh dhomh oidheirp a thabhairt le beannachd Dhia na nithibhse chuir dhathigh chum 'ur cridheachaibh.

'S a cheud àite fuilingibh dhomh a cheisd-sa a chur air gach anam a'leughas am paipeir so, Am beò thu, no am bheil thu marbh?

Fuilingibh dhomh, mar theachdair Chriosd, a cheisd-sa thoirt dlù do gach coguis. Cha-n 'eil ann ach dà shlighe, an t-slighe chumhann, agus an t-slighe leathan; dà chuideachd aig an la mhòr, iadsan aig an laimh dheas, agus iadsan aig an laimh chlì;—dà sheòrsa shluagh ann an Eaglais aideachail Chriosd, agus do aon dhiubh is éigin gum buin thusa. C' àite am bheil thu? Ciod e a th' annad? Co dhiubh 's ann am measg nam beò no nam marbh a tha thu?

Tha mi a labhairt ribhse' leughas am paipeir so agus cha-n ann ri daoinibh eile,—cha-n ann ri do choimhearsnach ach riutsa,—cha-n ann ri muinntir 'Africa,' no 'New Zealand,' ach riutsa. Cha-n 'eil mi a farraid co dhiubh 's e inntinn aingil, no inntinn Dhaibhidh no Phoil a th' agad,—ach tha mi a farraid riut co dhiubh 'tha dòchas fallan agad gur creutair nuadh thu ann an Iosa Criosd. Tha mi 'farraid co dhiubh ann an aon fhocal 'tha thu beò no marbh?

Na meas gur leòr a ràdh " gun d' thugadh a steach do 'n eaglais thu leis a bhaisteadh, gun d' fhuair thu gràs agus an Spioraid anns an t-Sàcramaid sin,—gu bheil thu beò." Cha-n fhoghainn sin. Tha Pol féin ag ràdh mu 'n bhantraich a chaidh bhaisteadh, agus a tha beò 'measg thoilinntinnean feòlmhor " air dh' i 'bhi beò tha i marbh" (1Tim. v. 6). Tha an Tighearn Iosa Criosd féin ag innseadh do 'n ard fhear-dreuchd ann an eaglais Shardis " tha ainm agad a bhi beò, gidheadh tha thu marbh" (Rev. iii. 1). Cha-n fhiù a beatha mu 'm bheil thu a labhairt mur fhaicear i. Feuch dhomh i mu 's éigin dhomh creidsinn gu bheil i ann. Tha gràs 'n a sholus, agus chithear an solus an còmhnuidh. Tha gràs 'n a shalann, agus breithuichear blas an t-salainn an còmhnuidh.

Na smuainich innseadh dhomh " nach 'eil e farasd a ràdh, agus gur dàn breith a thabhairt ann an leithid de ni." 'S e dìdein diomhain 'tha sin, agus ioraslachd fheallsa. Cha-n 'eil a bheatha Spioradail 'n a ni cho dofhaicsinneach, cho duilich aithneachadh 's a tha thu a meas. B' fhior agus bu bhreagh an ni a thubhairt nighean Albannach ri 'Whitefield' 'n uair a dh' fharraid e, an robh a cridhe air atharrachadh. " Thainig atharrachadh air ni-eigin," bha fios aice, " dh' fhaodadh e bhi gur ann air an t-saoghal, no dh' fhaodadh e bhi gur ann air a cridhe fein, ach bha atharrachadh an àite-

eigin," bha i cinnteach, "oir cha b' ionnan ni air bi is mar a bha iad." Oh! na cuir a cheisd uait. Ung do shùilean le sàbh-shula chum is gun faic thu. Co dhiubh a tha thu beò no marbh ?

Na smuainich a ràdh, "nach 'eil fhios agad;—tha thu ag aideacheadh a cheisd a bhi mòr;—tha thu 'an dochas fios a bhi agad mus bàsaich thu; —gabhaidh tu beachd air so 'n uair a thig àm iomchuidh;—ach, air an uair, cha-n 'eil fhios agad."

Cha-n 'eil fhios agad. Gidheadh, tha flaitheanas agus ifrionn air am filleadh anns a cheisd-sa. Tha siorruidheachd de shonas no de thruaighe 'an crochadh air do fhreagradh. Cha-n 'eil thu a fàgail do ghnothuichean aimsireil ann an staid cho neo-chinnteach.

Cha-n 'eil fhios agad! Gidheadh cha-n 'eil ach neo-chinnteas timchioll ort. Is cnuimh bhochd dhìblidh thu—do chorp air a dheilbh gu h-uamhasach, agus gu h-iongantach—do shlàinte an cunnart do thréigsinn air gach laimh. An ath uair 'thig na neònainean fo bhlàth faodaidh e bhi gun ann air d' uaimh. Cha-n 'eil ach dorchadas romhad.

Fhir-leughaidh, dean toiseach air thu fhéin a cheasnachadh. Na gabh fois ach am bi aithne agad air fad agus leud do staid 'am fiànuis Dhia. Is droch comharradh 'bhi an déidh-laimhe anns an ni-sa. Tha e a sruthadh o choguis mhi-fhoisneach. Is comharradh e gu bheil dhroch bharail aig duine air a staid féin. Cleas ceannaich mi-onorach tha eagal air nach maith sheallas na cunntasan aig n' uair 'theid rannsachadh a dheanamh orra. Tha an solus 'cur eagal air.

Suidh sios an diugh agus beachdsmuainich. Labhair ri do chridh féin, agus na gluais. Rach dh' ionnsuidh do sheòmar agus cnuasaich.

'S an dara àite, ceadaichibh dhomh focal a labhairt riusan a tha *marbh ?*

Fhir-leughaidh, fhir-leughaidh ionmhuinn, c' uime bhàsaichadh thu ? Am bheil tuarasdal a pheacaidh cho milis agus maith nach urrainn thu dealachadh ris ? Am bheil an saoghal cho sàsachail nach urrainn thu a thréigsinn ? Am bheil seirbhis Shàtain cho taitneach nach fhaodar thu fhéin agus esa dhealachadh o chéile ? Am bheil flaitheanas 'n a chuibhrionn cho bochd nach fhiù e saothrachadh air a shon ? Am bheil d' anam 'n a ni cho suarach nach fhiù e saothair a dheanamh chum a thearnadh. Oh! pillibh, pillibh, mus be' e tuilleadh is anmoch. Cha-n 'eil Dia toilichte gum bàsaicheadh sibh. "Mar is beò mi" tha e 'g ràdh "cha-n 'eil tlachd agam ann am bàs an ti a bhàsaicheas."

Creidibh mise, creidibh mise, is e am fior aithreachas ni dhe nach do ghabh duine aithreachas riamh. Thubhairt na mìltean aig a cheann mu dheireadh, "nach d' rinn iad seirbhis do Dhia mur bu chòir dhoibh." Cha d' thubhairt aon neach de shiol Adhaimh riamh gun do shaothraich e tuilleadh is na bha feumail air son 'anama.

Oh! gun tigeadh an Spioraid a nuas air 'ur cridheachaibh, agus gun deanadh e daoine nuadh dhibh! Tha mi 'g a iarraidh o 'n Tighearn, mar a rinn am fàidh o shean, "Thig o na ceithir gaoithibh, o anail, agus séid air na mairbh so, chum is gum bi iad beò." (Esec. xxxiii. 9)

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

## A BHLIADHNA ÙR 1859.

---

## AN DORUS CUMHANN.

(THE STRAIT GATE.)



Aig a bhliadhn' ùr tha ceum eile againn air turus na beatha. Cha do choisich sinn, agus cha-n aithne dhuinn na tha romhainn. Chuireadh sinn feum air Aingeal chum ar dìon, agus ar stiùradh. Tha àireamh mhòr aig an Tighearn 'feitheamh air a chuid gairmibh. Tha e air uairibh 'g an cur a nach air seòl ris nach robh dùil. Seallamh aon diubh. Thainig nighean òg dhathigh o 'n eaglais le a cridhe làn de na nithibh a chual' i, agus aig a bhòrd dh' fharraid i dhe a h-athair, a bha 'n a dhuine aingidh, co dhiubh bha e ag ùrnuidh idir. A meas nach ann uaithe fhéin thainig a cheisd, dh' fharraid e am b' e a màthair no piuthar a màthar a chuir 'n a ceann i. " Cha b'iad," thubhairt i, " ach thubhairt am minisdear ruinn, gum bi sluagh maith ag ùrnuidh, agus nach 'eil an dream nach bi ag ùrnuidh 'dol do fhlaitheanas. Athair, am bi *sibhse* ag ùrnuidh ?" Chuir i bruaidlean air, agus fhreagair e gu garg, " feudaidh thu fhéin a 's do mhàthair, a 's piuthar do mhàthar dhol an rathad *agaibhse ;* gabhaidh mise mo rathad fhéin." "Athair," ars' an leanamh le mòr shìmplidheachd "*co an rathad 'tha sibh a dol ?*" Rainig a cheisd a chridhe. Cha robh e ri faire an aghaidh an t-searmonaiche ud mar a bha e le mòran eile, agus chaidh an saighead stigh. Dh' fhairich e gun robh e air an rathad chum bàis. Leum e as a chaithir, ghuil e gu goirt, a 's thòisich e air glaodhach airson trocair. Cha bhitheadh duine no aingeal 'n a theachdair cho cumhachdach chum dearbhadh thoirt gu cridhe an duine ud ri a leanamh féin.

Tha an saoghal uile 'n a shlighe. Tha e cho leathann a 's gum bheil an cinnidh-dhaoine uile a coiseachd air, taobh ri taobh. Mar amhainn a sior ruith, tha sruth mòr beatha an duine,—a mach, sios, fuar, agus dorch, agus marbh. Tha an saoghal 'n a shaoghal caillte. 'S ann dheth a tha sinn o thoiseach, agus theid sinn a dhì leis, mur tig sinn mach as, agus mur faighear

ar beatha foluichte maille ri Criosd ann an Dia.

Thainig teachdair dh' ionnsuidh an neach a bha 'dol a dhí, agus tha 'theachdaireachd 'n a bheath o na mairbh. Bhàsaich Criosd airson ar peacaidhean, agus dh' éirich e chum ar fireanachadh. Do na peacaich bhochd, chaillte sin, tha an Soisgeul air a shearmonachadh. Thainig Criosd e fhéin mar Abstol chum a shearmonachadh. Eisdibh ris. Tha sinn cinnteach mu aon ni co dhiubh, 's e ar maith tha uaith a 's cha-n e ar cron.

Oirbhse, O dhaoine, tha e a gairm agus tha a ghuth ri clann nan daoine. Agus ciod e tha e 'g ràdh ? " Is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe 'tha 'treòrachadh chum beatha, agus is tearc iad a tha ag amais air." Is ràdh cruaidh so, co is urrainn eisdeachd ris ? *Cumhann, aimhleathan, tearc!* Oh, tha e nis mur ann an laithibh fheòla,—mòran 'n uair a dh' 'éisdeas iad ris, agus a thuigeas iad ann an tomhas beag na th' air 'aire, a falbh, agus gun toil coiseachd ni 's fhaide maille ris. Fhir-leughaidh ! am falbh thusa cuideachd ? Co dh' ionnsuidh an d'theid thu ? Is iad so briathan na beatha maireanaich.

Tha an t-slighe chum sgrios leathan agus socrach. Cha-n 'eil i ag iarraidh spàirn, no féin-aicheadh, no ceusadh air miannaibh naduir. Cha-n 'eil agad ach luidh mar dhuilleag sheargta air an t-sruth, agus giùlanar air adhart gu socrach thu. Cha-n 'eil e duilich do pheacach peacadh a dheanamh.

Ach tha e cruaidh pilltinn o 'n t-sligh-se dh' ionnsuidh slighe chumhann na beatha. Tha e an aghaidh naduir. Cha-n'eil e reir tograidhean a chridhe nadurraich an t-uan a leantuinn air slighe na beatha. Tha e os cionn naduir, cha-n urrainn duine a dheanamh, tha e an aghaidh naduir, cha dean duine e.

Cha-n fhaod mi ràdh ribh gu bheil e socrach. Cha-n urrainn mi soisgeul ni 's socraich a dheilbh na gheibh mi an so. Cha-n urrainn mi ràdh gu bheil sin socrach mu'n dubhairt Criosd gu bheil e cruaidh, cha-n urrainn mi ràdh gu bheil an ni sin farsuinn mu'n dubhairt Criosd gu bheil e cumhann. Is esan Dia na firinn, agus gun lochd, firinneach agus ceart a tha e.

Tha an dorus dh'ionnsuidh na beatha *cumhann.* Faodaidh e bhi gum faca tu thu féin ann am bruadar 'an aite-eigin dorch, agus cunnartach. Bha e dorch os do chionn, sleamhuinn fodhad, agus làn naimhdean mu do thimchioll. Bha thu, ach beag, air do shlugadh suas. Chunnaic thu gàradh àrd le teàruinteachd an taobh a stigh dha ; ach tha thusa gun dìon a mach. Mu dheireadh chunnaic thu dorus, agus thug thu oidheirp dhùrachdach air ruighinn air. Tha do chosan 'dol an sàs 's a chriadh thiugh. Le spàirn chruaidh ràinig thu air ; ach, mu chreach, tha e ro chumhann. Tha thu 'toìrt oidheirp dhian, ach tha thu air do ghlacadh air gach laimh. Tha thu 'faireachadh gné thachdaidh 'tighinn ort, agus tha thu 'fannachadh leis an uamhunn. Mar sin tha eagal 'tighinn air an an anam neo-iompaichte 's e fo fheirg. Chi e cunnart, tha eagal na h-ifrionn air, bu mhaith leis bhi 'am flaitheanas. Bu mhaith bhi teàruinte ann, ach cha-n 'eil dorus air a leigeas an seann duine stigh. Cha-n 'eil e toilichte an fheòil a cheusadh,—an seann duine a chur dheth, agus is eagal leis aig an àm cheudna bàsachadh.

Cha-n 'eil soisgeul ann is socraich do leithid sud a luchd-iarraidh no an soisgeul a shearmonaich Iosa " Mur beirear duine rìs cha-n fhaic e rioghachd Dhé." Tha sinn a mìneachadh do na h-uile cridhe feòlmhor, gum feum e bhi, ann an dlùthachadh ri Dia airson slàinte, gun tig atharrachadh aon chuid *air-san,* no *oirbhse.* Cha-n atharraich esan, cha-n urrainn e dorus ni's socraich fhosgladh.

Cha-n ann o'n duine bhi rùnachadh fantuinn air an taobh a mach tha an cunnart ag éiridh, ach o easbhuidh spàirn chum dol a steach. Cha-n 'eil sinn a meas gun caillear mòran de'r

luchd-leughaidh—no neach idir, faodaidh e bhi—troimh iad bhi rùnachadh nach gabh iad ris an t-Slànuidhear; ach is eagal leinn gun caillear mòran troimh mhoille ann an gabhail ris. Tha eucail air aon de bhallaibh do chuirp. Tha i ann an aon àite, agus gabhaidh i gearradh as, ach mu leigear leatha, tha gné nimhneach innte agus bheir i do 'n uaimh thu. Is aithne dhuit mar a tha. Is aithne dhuit gum bheil do bheatha ceangailte ris gum bi an fheoil mhi-fhallain air a gearradh as, ach tha eagal ort as a ghearradh. Is aithne dhuit gum feum e bhi deanta, ach is eagal leat am fulangas. Mu ni thu dàil, faodaidh e bhi gum faigh thu an eucail air dol troimh do choirp, agus nach 'eil leigheas ann duit.

Fhir-leughaidh, tha galar marbhtach 'n a do bhith neobhàsmhor. Feumaidh tu dealachadh ris a chuibhrionn ud de d' bhith mu 's maith leat bhi beò maille ri Iosa. Cha leòr ràdh gum bheil e ann, agus gum feum so bhi air a dheanamh. Cha leòr gruaim bhi ort fad do la airson gum feum e bhi. Cha teàruinn ni air bi thu ach *a dheanamh.* Cuir dhiot e. Faic an dorus cumhann. Cha toill thu stigh mur bi do dhearbh fhéin air a bhruthadh asad. Agus cha-n 'eil ùine ri chall. Mur deanar nis e, cha deanar gu bràth e.

Ach tha "sòlasan Dhé" anns an dearbh fhocal-sa, agus ri 'm faicinn gu soilleir am measg a chuid uamhas. Deanamaid àireamh air na tròcairibh a tha am measg nam breitheanas ann an sud.

1. Tha *dorus* agus *slighe* ann. 'N uair a tha uinneag nèimh fosgailte chum uamhais 'fhoillseachadh "tha an dorus cumhann," chitheamaid stigh, agus leughar leinn an tròcair "tha dorus ann." Ann an Criosd mar a ghrein, agus anns na Sgriobtuiribh uile 'tha mar ghathaibh o 'n ghrein bheannaichte ud, tha tròcair agus breitheanas a coinneachadh a cheile. Tha uair a tha e ag innseadh do pheacaichibh, chum eagail, gu bheil an dorus cumhann, tha e a leigeadh ris, chum sòlais dhoibh-san a tha fo dhearbhadh, *gu bheil* dorus ann. 'N uair is e an teachdaireachd foillsichte "feumaidh 'ur n-anamiannan bhi air an druideadh a mach" tha sin 'filleadh ann, "feudaidh sibh féin dhol a steach."

Cha-n 'eil an t-slighe socrach do 'n inntinn fheòlmhor; ach tha slìghe ann. Is e guth Athar a tha so, tha e garbh, mar tha iomchuidh 'n uair tha an leanamh easumhal. Tha an fhuaim eagalach, — *cumhann, aimhleathan, tearc;* ach cha-n 'eil na focail a toirmeasg ach an ni a shalaicheas. Tha gluasad cridhe Athar fo 'n aogas ghruamach ud. Is maith leis am mac stroigheil bhi air a ghlanadh; ach is maith leis an seachranach 'thoirt air ais. Druididh e mach an salchar, agus na luideagan, agus an drochbheart, agus an droch cuideachd—ach leigidh e stigh an leanamh.

Tha an dorus cumhann. Bitheadh geilt oirbh, inntinne shaoghailt, fheinshàsachail. Cha-n urrainn sibh féin agus 'ur toilinntinnean dhol do fhlaitheanas cuideachd. Ach cha-n 'eil an dorus dùinte. Tha an t-slighe fhathasd fosgailte—tha àite ann fhathasd. An neach leis an àill thigeadh e.

2. Cha-n *fhosgailear* dorus néimh *leis a chumhachdach,* ach *gheibhear e leosan a dh' iarras e.*

Ged a tha an dorus cumhann, agus tha an earrainn a labhairt air a chuingealachd, cha-n e gu bheil e cumhann a tha 'cumail mhòran dhaoine o dhol a stigh air. Cha-n 'eil e air a ràdh, "is tearc iad is urrainn iad fhéin a sparradh a stigh," ach, "is tearc iad a tha ag amais air."

B 'e Adhamh 'n a pheacadh an t-slighe mach. Bha sinn air ar giùlan mach leis. Is e a cheud smuain a th' aig a pheacach, an uair a tha eagal a tighinn air, an Tighearn iarraidh air an t-slighe air an do theich e. Tha e 'toirt oidheirp air greim a dheanamh rìs air 'fhìreantachd. Tha an dorus sin air a dhùnadh. Air taobh a mach gàraidh umha na feirge tha miltean de

gach fine air an tionail a tha 'stri ri bhi 'n an luchd-saoraidh dhoibh féin. Bheir aon neach dhiubh mile aimhnichean olaidh, bheir neach eile de thoradh a chuirp airson peacaidh 'anam. Fuilingidh an Papanach peanas, agus ni am Protastanach iomadh ùrnuidh. Tha so uile 'an diomhanas. Cha-n 'eil dorus ann an sin, agus cha deanar dorus ann le éigin. Trid oibre an lagha cha bhi feòil air bi air a fìreanachadh, Rinn Criosd an t-slighe. *Is e* Criosd an t-slighe. 'N uair tha thu a faotainn o Shlanuidhear 'chaidh cheusadh maitheanas iomlan agus saor dha do pheacaidhean, agus uchdmhacachadh cloinne;—tha an gràdhsa, air a bhuileachadh ort air tùs le Dia, air dhuit gabhail ris agus 'fhaireachadh, 'g a do dheanamh comasach air gràdh 'thabhairt dhasan mar an ceudna. Ach is ann trid toillteanais Chriosd tha an deadh thoil-sa air a mhealtuinn agus cha-n ann troimh ar fìreantachd féin. Tha thu stigh nis; ach cha d' fhosgail thu an dorus. Fhuair thu fosgailte e agus chaidh thu steach. Cha-n e an àithne, *dean* slighe, ach iarr an t-slighe a dh'ulluich Criosd.

3. Ged a tha an dorus cumhann agus an t-slighe aimhleathan, tha e *'treòrachadh chum beatha.* Mu 's éigin aon ghné toilinntinn a leigeadh dhiot trid cuingealachd na slighe, tha gné eile air a bheil thu 'dol 'an seilbh cho luath 's a tha do chosan 's an àite farsuinn sin. Chuir thu an seann duine dhiot, ach is ann chum is gun cuireadh tu an duine nuadh ort. Mu tha aoibhneas aig an t-seann duine a dh'fheumas bàsachadh, tha aoibhneas aig an duine nuadh a dh'fhàsas suas ann an lathaireachd Dhé. Ma tha dòruinn anns an aithbhreth, tha subhachas ann an toiseach na beatha nuaidh. Is milis an ni bhi beò. Is taitneach do na suilibh a ghrian fhaicinn. Mar shaothair mnatha tha an dol a steach; ach tha beatha stigh, beatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia, beatha air nach tig bàs. "Chaidh sinn troimh theine agus uisge, ach thug thusa a dh'ionnsuidh aite shaoibhir sinn." Salm lxvi. 12.

*Tha àite stigh, agus dibheatha do na h-uile.* Co a tha ag ràdh an fhocail ud, *tearc? Is e Iosa.* Iosa beannaichte! Cha-n 'eil focal 'thig as a bheul-sa nach fhaod anam a thighinn beò air. *Tearc!* Och! mo thruaighe! Bitheadh deadh mhisnich agad, a bhrathair, cuimhnich cha-n ann a mhàin air an fhocal ach air *an neach a labhair e.* Tha am focal a tha uamhasach ann fhéin, 'n a fhocal misneachaidh as a bheul-sa. 'N uair a bhlaiseas esan air an uisge ni e fion dheth. O an leatha steach tha Rìgh no glòire ag eigheachd ruinne a tha air an taobh a mach, gur beag tha 'tighinn a stigh. Ach a Thighearna, nach 'éil aireamh thar tomhais sàbhailt maille riut mar tha? Tha, is mòr an àireamh de mhuinntir shaorta an Tighearna a thainig a cheana dh'ionnsuidh Shioin, ach is ro mho a fhlaitheanas, agus *a chridhe.* Tha àite ann fhathasd.

Charaid, feumaidh tu tarruing air an t-slighe gu bàs. Cha-n urrainn thu tàmh. Thòisich bliadhna eile de 'n bheatha a tha làthair; cha-n aithne dhuit co dhiubh chi thu a crioch anns an t-saoghal-sa no anns a bhi-bhuantachd. Thig crioch obann uaireigin air do thurus. Is e do ghnothuch a bhi nis air an t-slighe a tha 'treòrachadh chum na beatha, chum agus an uair a bheir thu an ceum mu dheireadh air turus na beatha, gum bi e 'n a cheum steach dh'ionnsuidh an t-suaimhneis 'tha feitheamh air pobull Dhé.

---

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH 1859.

## A CHAITHIR-THROCAIR.

(THE MERCY-SEAT.)



FHIR-LEUGHAIDH! An d' fhairich thu riamh d' fheum air slàinte? An d'iarr thu riamh i mar neach a dh' fheumas a *faotainn,*—air neo *bàsachadh?*

'N uair a tha peacach an toiseach air a thoirt gu peacadh a mhothachadh mar eallach,—'n uair a tha e 'mothachadh gu bheil corruich a luidhe air 'anam, agus gun robh a chaithe-beatha gu léir 'n a chaithe-beatha gun Dia,—is i a cheisd "Ciod a ni mi chum a 's gun teàrnar mi?" "An urrainn e 'bhi gum faigh mo pheacadhsa gu bràth maitheanas o 'n Dia air am bheil fearg ris an aingidh na h-uile la?"

Ri linn an t-Seann Tiomnaidh, dh'fhoillsich an Tighearn ar cor-ne air an aon laimh, agus a ghràs féin d' ar taobh air an laimh eile, le earrainn de àirneis a Phàilliuin. B' i so a *chaithir-thròcair.* Thugadh an t-ainmse air a chuid sin de 'n Airc, anns an ionad bu ro naoimh, air am b' àbhaist do 'n fhuil bhi air a dortadh air la na rèite. B' i a *chaithir-thròcair* clar-uachdar na h-Airce, de 'n aon leud agus fhaide ris an Airce fhéin, agus air a deanamh de 'n aoin ni; agus air do fhuil bhi air a crathadh air a chlar-uachdar, no air a chaithir-thròcair seachd uairean dh' fhoillsich sin dhuinne "*fuil Iosa Criosd a ghlanas o na h-uile peacaidh,*" (Ecsod. xxvi. 34). Chum an Airc suas a chaithir-thròcair; agus is e pearsa Chriosd a tha 'cur luach agus eifeachd anns an fhuil a dhòirt e.

A nis, is ann an còmhnuidh far a bheil *an fhuil* tha tròcair ri fhaotainn airson pheacach, oir thoill iad am bàs; agus feumaidh a bhinn a thoill iad bhi air a nochdadh, agus air a cur 'an gniomh air neach eile ma 's e 'us gun teid iadsan as. Air an aobhar sin, far am bheil *an fhuil* is ann 'an sin a tha *tròcair.* Cha-n 'eil àite eile 's an t-saoghal uile dhuitse, a Pheacaich! Ach *faodaidh* tu thighinn a dh' ionnsuidh an àite sin—seadh *feumaidh* tu, ma 's maith leat dhol as o fheirg Dhia.

1. Feumaidh tu thighinn *mar pheacach.* Feumaidh tu thighinn *gun ni agad ach am peacadh.* Air la na rèite

ann an Israel, cha do leig an Sagart, a thainig dh' ionnsuidh *caithir na tròcaire,* aon ni sìos air a chlar-uachdar làn fola ach *am peacadh.* Air an dòigh cheudna, cha-n 'eil am peacach, a thig chum na cathrach ud, a toirt aon ni leis ach am peacadh. Tha e ag aideachadh a pheacaidh anns an d' rugadh e; "Feuch! ann an euceart dhealbhadh mi :" Tha e ag aideachadh gun d' fhuair e oighreachd truaillidheachd o Adhamh. Tha e ag aideachadh a chuid fhéin peacaidhean, fhad 's is cuimhne leis iad. Tha e cuimhneachadh air peacaidhean gach dàimh 's an d' fhuaireadh e,—peacaidhean an aghaidh eaglais Dhé—peacaidhean mar bhall de rioghachd pheacach,—peacaidhean mar dhuine ann an saoghal a tha 'luidhe ann an aingidheachd. Tha e 'toirt oidheirp air sealltuinn a stigh, agus air peacaidhean a chridhe a thoirt a mach,—peacaidhean smuain, faireachaidh, aignidh, iarrtuis, dòchais; cruas a chridhe, a dhoille, thar na h-uile ni *féin* 'n a dheich mìle dreach; tha iad uile air an leigeadh sios air a chaithir-thròcair dearg le fuil. A mhichreidimh —tàir air a dheanamh maraon air gràs, agus lagh Dhé; iad sin air an dearmad, air an cur 'an dimeas, agus air an cur uaith aman gun àireimh; mi-chreidimh eadhon o 'n uair 's am b' aithne dha an Tighearn, trid mealltaireachd a peacaidh, trid curam mu 'n t-saoghal, trid toilinntinn diomain, trid cuilbheartan Shàtain. Tha iad so mar an ceudna air an spionadh a mach, air an aideachadh, agus air an leigeadh sios air an fhuil.

Mu dheireadh tha e deanta. Leig e 'anam gu leir 'an sin,—a dhearbh fhéin; ach fad na h-ùine cha robh *ni ach peacadh* aig gu 'fhàgail ann. Cha-n 'eil naomhachd air bi air a leigeadh air an fhuil sin, oir is ann o na h-uile *peacadh* tha an fhuil a glanadh.

Tha thu a tighinn uime sin *mar pheacach* a mhàin. Cha-n urrainn aon ni bhi na 's cudthromaich do 'n anam na so. Leithid a dh' eallach a bhi aig gu leigeadh sios an sin,—gun ni air bi eile bhi aig ach e, agus sin uile a leigeadh sios air an Tighearn Iosa Criosd! Cia mar a dh' fhaodadh an sealladh a th' aig ann a so air a chiont agus a thruaillidheach am peacach ioraslachadh, a chromadh chum an duslaich! Ach aig an am cheudna tha impidh làidir ann, oir is ann leis *a pheacadh* a thig e, agus *mar pheacach;* agus tha an Tighearn Iosa a comhlachadh *a pheacaidh, agus a pheacaich.*

Fhir-leughaidh! Na thuig thu riamh gur i so an *fhìrinn* thaobh an staid anns an tig peacach dh' ionnsuidh caithir na tròcair airson maitheanais? Am bheil e fior nach dean meud do pheacaidh do bhacadh o bhi air d' aideachadh le Dia, ma tha thu toileach le d' uile chridhe bhi 'pilltinn le peacadh d' a ionnsuidh? Seadh, tha e fior. Is ann *airson pheacach* chaidh caithir na trocaire ullachadh. Is ann *airson pheacach* dhoirteadh an fhuil. "Cha-n ann aig a mhuinntir a tha slàn tha feum air an leigh, ach aig a mhuinntir a tha euslan—Cha d' thainig mis a ghairm nam fìreanach, ach nam peacach chum aithreachais." (Mat. ix. 12, 13).

'N uair tha sibh aig àm air bith a cluinntinn Chriosd 'n a lànachd 'g a fharrach oirbh chum sibh a ghabhail ris,—'n uair a fhuair sibh cuireadh 'bhi 'tarruing dlù gun dàil le cridhe treibhdhireach, ann an làn dearbhachd a chreidimh,—nach 'eil e fìor gum faod leithid so dh' amluadh éiridh ann an uaigneas a chridhe.—"Ach, O, tha mise 'n am pheacach *cho mòr*"—"Cha-n urrainn dòchas 'bhi agamsa gun teid gabhail rium *dìreach mur a tha mi.*' Is èigin domh fuireach ach an leasaich mi mo chaithe-beatha, agus 'an sin thig mi. Feumaidh mi fuireach ach an leasaich mi mo chridhe, agus 'an sin thig mi. Feumaidh mi fuireach ach an dean mi tuilleadh ùrnuidh, agus 'an sin thig mi. Feumaidh mi fuireach ach am bi dearbhaidhean na 's geire agam air a pheacadh, agus 'an sin faodaidh dòchas bhi agam gun gabh Dia rium ma thig mi."

An e so do bharail ma shligh na slàinte ! Ma 's e, tha thu gu h-iomlan anns a mhearachd. Nach e so an t-aon ni is ged theireadh tu," Cha-n fhaod mi dhol a dh' ionnsuidh Dhé *a nis,* oir tha mi 'n am pheacach bochd, salach, ciontach, gun aon ni maith annam idir—deòir truagh, aig nach 'eil aon ni a bheir e seachad airson slàinte. Ach fanaidh mise ach am bi ni agam a mholas mi do Dhia, agus 'an sin theid mi." Fhir-leughaidh ionmhuinn, am bitheadh sin 'n a shlàinte shaor ? Tha thu ag iarraidh do shlàinte *a cheannach ;* ach tha Dia 'g a tairgseadh dhuit *gun airgiod agus gun luach.*

Ach, a thuilleadh air so, mu 's e 'u gum bitheadh e air iarraidh ort ni éigin maith a thoirt a dh' ionnsuidh caithir na trocair 'n uair a thainig thu ann, cia co diomhan 's a bhitheadh do dhòchas ! An neach a thug àite do leithid a smuain, cha do thuig e riamh truaill idheachd iomlan a nàduir, is e sin, annsan, eadhon 'n a fheòil, nach 'eil maith air bith a gabhail còmhnuidh (Rom. vii. 18.) 'N uair a tha peacach aon uair air a dhùsgadh le Spioraid Dhé gu bhi 'faicinn a staid mhillte, chaillte, 's aithne dha, 'an aite bhi 'n a shòlas da, gur e an ni a bheireadh a dh 'ionnsuidh bruaich an eudòchais e, gun rachadh ràdh ris gum feum e fuireach ach am faigh e ni éigin maith ann fhèin a mholas e do Dhia fheargach, mus urrainn e bhi an dòchas maitheanas fhaotainn uaith.

Tha an Tighearn a nochdadh dhuinn slighe na 's fearr. Firinn ghlòrmhor ! air a labhairt le Iosa riusan a fhuair tuisleadh trid a dhearbh ghloire. " Tha an duine so a gabhail pheacach d 'a ionnsuidh." (Luc. xv. 2.) Ann an gairm an t-soisgeil, cha-n 'eil an Tighearn ag amharc ri staid a pheacaich thaobh a thoillteanais. Is i an aon cheisd, Am bheil thu *toileach ?* Is e an cuireadh "*Ge b'e airbith leis an aill.*"

2. Tha am peacach a thig dh' ionnsuidh caithir na trócair *air a ghabhail a stigh air ball.* Fhuair an Sagart, a dh' aidich a pheacadh mar so, agus a sgaoil a mach e, Dia 'feitheamh ri bhi gràsmhor, ann a sud far an robh an fhuil air a crathadh seachd uairean.

Dh' amhairc Dia air fuil na rèite, agus le suil ris, bha e mar gum bitheadh e g 'ràdh, " Tha mi toilichte leis, agus air an aobhar sin, caomhain am peacach so." Chunnaic e a cheartas air a riarachadh bhrìgh a 's gun do shàsuicheadh e leis *a bhàs ud ann 'an àite nan ciontach.*

Dhearc am peacach, mar an ceudna, air an aon réite, a fhuaireadh air caithir na tròcair ; mar gun abradh e, " A Thighearna, *faic* mo bhàs-sa air son m' uile pheacaidhean, *faic* mo riarachadh ; *faic* m' iobairt-rèite ; faic na dh' agair do lagh ; cha mhiann leam aon ni nach 'eil a réir d' fhìreantachd." Agus is e so suidheachadh anama chreidmhich. Tha a shùil ri Iosa. Tha a chluais a cluinntinn an teisteis, gum bheil e 'tabhairt dhuinne na beatha maireannaich air sgàth na fola-sa (1 Eoin v. 11). Tha 'anam ag ràdh, "Is e Criosd crioch an lagha dhomhsa chum fìreantachd." Tha e air innseadh dha, "Esan dh' fhoillsich Dia mar iobairt-rèite," (Rom. iii. 25) ; agus tha e 'g a chreidsinn agus 'g a chumail fa chomhar Dhé. Tha Dia 'g a aideachadh mar ni a 's leòr, agus tha e rèidh ris.

Fhir-leughaidh ! na thuig thu riamh le dearbheachd gur e so an fhìrinn 'thaobh fola Chriosd—gu bheil *maitheanas air ball* do gach peacach a chreideas ann, agus a shocruicheas air ?

Faic an so sìth do 'n chiontach, fois do 'n airsneulach. Faic an fhuil so ! Faic anns na rinn i fad iomadh ginealach, cumhachd na fola ud chum peacaich 'tha fad as a thoirt dlù ! Faic a chaithir-thròcair far am bheil fuil phrìseil na rèite air a crathadh ! An sin tha Dia '*feitheamh* ri bhì gràsmhor —'*feitheamh* ri coinneamh a thoirt *duitse !* An sin, agus an sin a mhàin is urrainn an t-Aon Naomh coinneachadh ris a chiontach, agus rèite a dheanamh ris. Tha an fhuil sin a tairgseadh maitheanais *air ball.* Is e' am bonn-tagraidh thug Dia féin ris am bheil ar gnothuch, do 'n pheacach 'n a

chunnart. Nach gabh e ris an ni a dh' ulluich e fhéin?—*fuil phrìseil Chriosd* mar uan gun smal gun lochd, (1 Pead. i. 21). Nach aidich e luach agus cumhachd fola a mhic ionmhuinn 'n uair a tha i air a cumail suas ann an creidimh an anama chreidmhich? Leugh 1 Eoin i. 7; Col. i 12–15; Eph. ii. 12–15; Eabh. xi. 14.

3. Is i fuil Iosa an *t-aon* bhonn air an gabhar ris a pheacach. Is e an t-eadar-dhealachadh mòr a tha eadar anam creidmheach, agus anaman a tha fhathasd anns a pheacadh, gu bheil sùil an neach a chreid air an iobairt-réite.

Is ann ri so a mhàin tha an Spioraid Naomh 'toirt air an duine a bhi 'g amharc 'n uair is esan a tha 'g a threòrachadh gu Dia. Treòraichidh an saoghal sinn a dh' ionnsuidh buaidhean annainn féin agus oidheirpean leinn féin; agus molaidh Sàtan dòigh an t-saoghail mar earrainn de shlighe a bhàis. Ach cha treòraich an Spioraid Naomh, an fhianuis mu Chriosd, neach air bith gu sith agus slàinte, ach le bhi 'toirt a shùla gu bhi 'dearcadh *air an fhuil a mhàin.*

Cia luachmhor uime sin an dòigh teàrnaidh so! Cha-n 'eil tuilleadh uainn chum *maitheanas fhaotainn nis, agus air ball.* Is e an t-Iosa a chaidh cheusadh, agus a dh' éirich rìs, agus cha ni eile a bheir sinn dlù do Dhia.

Fhir-leughaidh! an d' fhairich thu riamh an fhuil so aig Criosd a bhi luachmhor? An d' rainig thu riamh air dearbhachd mu pheacadh, agus mu fhìreantachd?—an d' fhairich thu ceartas naomh Dhia ann a bhi ag iarraidh leithid a dh' iobairt, a ghràdh naomh ann a bhi 'g a h-ulluchadh gun a bhi caomhnadh 'aon-ghin Mhic? An d' fhairich thu riamh gum b' éigin an fhuil ud bhi air a dòrtadh, agus air a crathadh air d' anam, mus b' urrainn thu maitheanas fhaighinn? Is i an fhuil, agus an fhuil a mhàin a tha 'deanamh rèite airson an anama. An d' rinn eallach uamhasach a pheacaidh *do shúilse* a thoirt riamh gu bhi 'dearcadh air an fhuil o am bheil maitheanas agus saorsa a mhàin a sruthadh?

No am bheil thu fhathasd gun chùram mu chor d' anama? Am bheil do choguis ag innseadh dhuit nach lughdaicheadh e do shocair ceum ged bhitheadh e air innseadh nach robh slighe ann na 's fhaide dhuit a dh' ionnsuidh caithir-thròcair? Fhir-leughaidh ionmhuinn! Smuainich air na tha thu 'deanamh. An e ni suarach am peacadh? An e mac-meanmhuinn diomhan fearg Dhé. Na 'm bu nithean suarach iad sud—na 'm bitheadh iad cho suarach 's a tha thusa 'g am meas nis, an d' thugadh Dia 'aon-ghin Mhic chum is ge b' e a chreideadh ann nach bàsaicheadh e ach gum bitheadh a bheatha mhaireannach aig?

Bha an fhuil *daonnan air caithir na tròcair.* Bha i an sin oidhche 'us la—geamhradh 'us samhradh—bliadhna an déidh bliadhna. Tha Iosa mar sin cuideachd. Cha-n 'eil e uair air bith gun chomas no gun toil an neach a thig a ghabhail d' a ionnsuidh. Am bheil e mar cheisd ort, *co iadsan a gheibh dibheatha?* Is e a fhreagradh. "An neach a thig," (Eoin vi. 37). Tha làn dì am beatha aig na h-uile peacach, ge b' e an gnè no an cliù, beag no mòr, òg no sean.

Agus co *dh' fheumas* a thighinn? Iadsan uile leis nach bu mhaith bàsachadh gu siorruidh. Oir "cha-n 'eil ainm eile air a thoirt am measg dhaoine trid am bheil slàinte," (Gniomh iv. 12).

Agus, O Fhir-leughaidh, cha-n 'eil cothrom eile ann ach "*a nis.*"

---

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MIOS A GHEAMHRAIDH 1859.

## AM FÌOR CHREIDIMH CREIDIMH NA FÌRINN.

(THE TRUE BELIEF THE BELIEF OF THE TRUTH.)



Air dhomh bhi 'fuireach o chionn ùine ghoirid ré a gheamhraidh, ann an ceann deas Shasuinn, chuala mi mu bhain-tighearn òg a bha ri uchd bàis le tinneas-caitheanaich, agus a bha ag iarraidh, ach nach robh 'ruighinn air sìth an t-soisgeil. Bha e air a ràdh gum bu ro iongantach so, o n' bha seachdnar mhinisdearan diadhaidh a strì ris an t-soisgeul chur f' a comhar anns na h-uile suidheach-adh. "Faodaidh e bhi," ars' mi fhéin, "gur e sin a 's aobhar nach d' fhuair i sìth. Faodaidh tuilleadh 's a chòir de shamhlachaibh, agus tuilleadh 's a chòir dh' oidheirpean air an fhìrinn a chuir ann an caochladh suidheachaidh fa chomhar na h-inntinn, a bacadh o bhi 'ruighinn a stigh. Dh' fhaodadh leigh-easan seachdnar lighich nam bitheadh iad air an gabhail leo fhéin, bhi ro fheumail, ach nan gabhtadh uile còmh-luadh iad, dh' fhaodadh iad gun mhòr eifeachd a bhi aca. Cuir na sé seachad, agus lean ri a h-aon." Dh' innseadh dhomh gur mi fhéin an aon bha gu bhi ann, ged nach robh mi toilichte, agus ged nach bu mhi a h-aon de 'n t-seachd-nar a bha 'g a coimhead an toiseach, agus dh' fhaotainn an doigh agam fhéin a leantuinn mar a b' aill leam.

Fhuair mi an neach euslan na bu laige no bha mi an dùil, agus gun chom-as aire a thoirt fad do ni air bi. Mar a tha gnàthaichte a measg dhaoine fhuair mi gun robh i ag iarraidh sìth innte fhéin agus cha-n ann 'an Criosd. Bha i 'talach air a cruas, a marbhalachd, a dorchadas, agus cha bu léir dhi aobh-ar so—nach d' thainig i air ball dlù do Ghréin na Fìreantachd. Bha i ag amharc air son toraidhean an Spioraid mus do thuig i agus mus do chreid i gu h-ionlam obair choimhlionta Chriosd, agus an t-slàinte shaor agus iomlan a tha 'sruthadh o an lagh 'bhi air a choimh-lionadh le fear-saoraidh neamhaidh.

Air dhi labhairt m' a timchioll féin agus a staid chràitich, sheól mi a h-aire a dh' ionnsuidh cuspair eile, dh' ionnsuidh ùdair agus fear criochnach-aidh ar creidimh. Cha-n urrainn am peacach e fhéin a mheas tuilleadh 'us beag,—ge b' e cho dorcha 's a tha a bheachdan air a staid féin, cha-n 'eil iad 'ruighinn air iomlanachd na léir-sgrios a thainig air; cha-n urrainn e

tuilleadh 'us beag meas bhi aig air fhéin, no tuilleadh 'us a chóir a bhi aig air Criosd. Is ann tha focal Dhé a tairgseadh dhuinne slàinte 'tha coimhliontacheana, agus Slànuidhear Neamhaidh ; cha-n 'eil e ag iarraidh oirnne ni a dheanamh, ach creidsinn anns na tha deanta mar tha. Eisd—tuig—creid an soisgeul, agus tha thu air do theàrnadh. Is e an soisgeul so, gun d' rinneadh Dia 'n a dhuine ; gun do choimhlion e an lagh naomh a bhriseadh le uile ghinealachan chlann nan daoine ; gun do dhiol e air an lagh bhriste ; gun d' eirich e rìs, agus gu bheil na h-uile cumhachd air a chur 'n a lamhan, leis a bheil e comasach air gach aon neach a thig chum Dhia trid-san a theàrnadh chum a cheum a 's fhaide. Ann an leithid so a Shlanuidhir tha ar n-uile uireasbhuidhean air an sàsachadh. Tha slàinte cho naomh freagarrach do ar cor gu léir. "Tha thu a gearain nach 'eil gràdh agad dha,—ach an so tha gràdh, cha-n e gun do ghràdhaich sinne esan, ach gun do ghràdhaich esan sinne, agus gun d' thug e e fhéin air ar son. Mu choinnimh na h-uile smuain a bhitheas agad air do neothoillteanas féin, bitheadh a dhà agad air toillteanas neochriochnach Chriosd."

Bu leòr fichead mionaid de bhruidhinn gus an nighean euslan a sgìtheachadh, agus cha b' urrainn mòran bhi air earbsadh o ùine cho goirid. Bha na h-amluaidhean ceudna fhathasd 's an rathad. B' urrainn mi thuigsinn, aig an àm cheudna, gun bu neach an nighean 'bha romhan, a mhuch dearbhaidhean 'bha aice ann an laithibh a h-òige, troimh oidheirp a thug i air an saoghal agus an diadhachd le chéile a leantuinn, agus mar bha dualach, far an d' fhuair an saoghal an lamh-an-uachdar ; ach air an laimh eile, far an d' thugadh a bhlas o 'n t-saoghal le Dia bhi 'cur galair bhàsmhoir uaith. Bha Spioraid an Tighearna mar gum bitheadh e ag oibreachadh dearbhaidhean domhain 'n a h-anam ; agus cha b' amharus leam, air dha a cheud chuid de 'n obair a dheanamh—dearbhadh peacaidh, nach d' thugadh e, an uine ghoirid, fianuis do 'n anam mu fhìreantachd Chriosd.

Air dhomh, air an ath la, Miss —— fhaicinn, bha na h-amharusan ceudna aice : ach bha beagan leasachaidh neirt aice, agus bha i na bu chomasaich air aire a thoirt do na nithean a chual i. Cha-n 'eil ni ùr anns an diadhachd. Is ànn le bhi sparradh na fìrinnean ceudna air an anam, le ùrnuidh, agus trid beannachaidh an Spioraid naoimh, gheibh nithean neamhaidh agus nithean a tha gu h-uile an aghaidh an toile nadurraich, sealbh anns a chridhe. Dh' aontaich ise ri Criosd bhi 'n a Dhia, a tha comasach air gach aon neach a theàrnadh a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san. Chuir sinn le chéile ar n-aonta ris gun do choimhlion Criosd an lagh, air dhoigh 'us nach 'eil lideadh dheth gun choimhlionadh. Chuir sinn ar n-aonta ri toillteanas 'iobairt réite ; cha robh eadar-dhealachadh barail againn mu bhuaidh 'eadarghuidhe. Gidheadh cha d' rainig sòlas air a cridhe. Bha meadhon-aonaidh fhathast uaith a dheanadh aonadh eadar i 'us Criosd. Bha na h-uile ni ullaichte. Bha a chuirme shoisgeulach air a deasachadh. Bha an soitheach-glanaidh agus a chulaidh bhainnse air an ulluchadh. Ach bha fonn agus faireachadh uaith a bha i fhéin, agus cha-n e am Biobul, a meas a b' éigin bhi aice.

Labhair i mu 'n ghràdh 'bhi a dhì oirre. Dh' iarr mi oirre amharc ri gràdh Dhia. "Ghradhaich Dia an saoghal le leithid a ghràidh." Cha d' fhan e ach an d' thug an saoghal gràdh dhasan. Dh' fhoighnich mi dhith, an robh cuimhne aice air turus a thug i dh' Alba ri laithibh a h-òige. Thubhairt i, gum bu mhor oirre, bha i cho òg. "Ach, tha cuimhne agad air Loch Laomunn, agus Loch Longa?" "Tha, 'an cuid." "Chithear maise nach fhacas roimhe air Loch Laomunn, na h-uile ceum a ghabhas neach air aghart ri a thaobh. Ach mu dheireadh ruigear a cheann a 's faide ; no

cuartaichear an loch gu léir. Is ann mar sin a tha gràdh dhaoine, agus caoimhneas chairdean aimsireil, ro thaitneach, ach ruigear a cheann a 's faide, 's an sin criochnaichear e. N' uair a shiùbhlas sinn Loch Longa, cha e 'coimhead na 's cumhainne, agus tha na beanntaichean na 's geire agus na 's gairbhe : ach mar a theid sinn air aghart chi sinn nach 'eil crioch sam bith air, gur ann a threòraicheas e sinn a dh' ionnsuidh a chuain mhòir. Is ann mar sin a tha cuan gràidh Dhé a sgaoileas a mach romhainn ach an ruig sinn tìr an t-suaimhneis shiorruidh. Tha do shùilean ag innseadh dhomh mar tha, gu bheil thu a tuigsinn brìgh mo shamhlaidh.

O 'n àm sin cha robh na h-uiread aice mu a cuid amharusan, agus dh' fhàg mi i 'an làn dòchais gum bu leòr conaltradh an la mairich gu a toirt dh' ionnsuidh an t-soluis.

Thainig an la màireach, ach bha an dòchas air a mhealladh a réir coslais. Bha i na 's bochd 'n a slainte, agus bu duilich leatha a h-aire a leagadh air ni air bith. Cha robh dad aice mu na h-amluaidhean, ach bha i mar gun robh na 's lugha de spéis aice do na rachadh a ràdh. Bha i mar gum bitheadh ni éigin air a h-inntinn, agus cha do labhair i a bheag : agus dh' fhàg mi i an dùil nach fhaicinn i gu ceann da la ; oir b' e an ath la an t-Sàbaid, air an do leigeadh leatha fois a mhealltuinn. Ghabh mi romham rathad cladaich a chuain, aig an robh toirm a thonna cho tric measgta le gluasadaibh iomarcach inntinn an duine, agus chuir gu tric 'n an tosd ged a dh' fhaodadh e bhi nach do riaraich e iomadh monamhar a dh' éirich innte.

An ceann da la, laithean nach robh gun ùrnuidh, dh' fharraid mi rìs, "Am bheil amharusan fhathasd aice ? Is e am freagairt a fhuair mi, " Cha-n 'eil, tha sìth mhòr aice, an deidh còmhradh Dhe-sathairn bha i lag, 'us cha dubhairt i mòran; ach m' oidhche mun do choidil i, dh' éigh i, mar a b' abhaisd, A mhàthair ! fhuair mi sìth.' 'Agus c' uine a fhuair thu i ?' ''S a chòmhradh mu dheireadh.' 'Carson nach d' innis thu dha? Bhitheadh e cho toilichte.' 'Cha b' urrainn mi, bha mi cho lag, 'us cho troimh chéile.'"

Smuainich mi air iomadh ni leis am faotainn solus a chur air lanachd agus saorsainn an t-soisgeil, ach cha robh feum orra. Dh' fhalbh gach amharus. B' iongantach agus bu shoilleir an t-atharrachadh. Na neoil bhi cho tiugh roimhe—'us gun leud boise bhi ann nis —gun aon ni ach Grian na Fìreantachd a dealradh gu loinnearach—agus ise na 's toilichte éisdeachd, na b' urrainn neach eile bhi a labhairt mu shlàinte gun airgiod, gun luach.

Lean an t-sìth so gun bhriseadh. Cha robh amharusan ann gu thoirt air falbh. Shocraich i gu samhach, foistinneach, air an Tighearn Iosa. Is ann a bha a cairdean a bha roimhe sin ann an anshocair cho mòr troimh a cuid amharusan, a nis a gabhail sgàth as nach robh amharus idir aice. "Am bheil an obair so fallain ? Tha e cho neo-choslach ris na chithear am bicheantas am measg Chreidmheach." Agus is ann a chathaich iad ormsa oidheirp a thoirt air carachadh beag a thoirt di, chum 'us gum bitheadh dearbhadh air a chur air nadur a dòchais. 'N uair a réir an iarrtuis a chuir mise beagan de aobharan amharuis 'n a sealladh, bu mhòr a h-iongantas. "Am bu mhiann leibh michreidimh 'arach ? 'N uair a dh' fhuadaich na thubhairt sibh mu 'n t-soisgeul na h-uile teagamh air falbh am bheil sibh ag iarraidh le fiosrachadh, an toirt air ais rìs ?" Labhair mi mu 'n eagal bh' air a màthair, agus a càirdibh, ach cha do mheas i gum bu leòr an t-aobhar sin air son a bhi 'call a greim air fìrinn an t-soisgeil, chum a bhi 'cur dearbhadh air a staid 'n uair nach robh barrant aice o an fhocal air a dheanamh.

La an deidh la, fad seachduin, lean an t-sìth cheudna aice, anmhuinneachd a chuirp agus spioradaileachd na h-inntinn sior dol am meud.

Air De-sathuirn dh' fhàg mi i, le run a bhi uaith air an t-Sàbaid. Mu

mheadhon la na Sàbaid, fhuair mi litir o a màthair ag ràdh gun d' thainig a tinneas na bu truime air an oidhche, gun robh roinn de bhreislich oirre, agus a reir coslais gun do dhiobair sìth a h-inntinn buileach i. Cha robh i an comas mise fhaicinn gu feasgar, agus an sin bha e soilleir nach robh a chrioch fad as. Bu ghann gum b' urrainn i a h-anail a tharruing. " Is eagalach am bàs so" ars' ise " 'tachdadh le cuid 'us cuid. Ach is e an ni a 's goirte leam mo shìth bhi uam." Bha mirian a smuaintean air an t-soisgeul 'fholach uaith. Cha ruig sinn air fior shìth ach troimh chreidimh, agus cha-n fhuirich i againn ach troimh leanmhuinneachd ar creidimh. Cha robh mi 'an teagamh sam bith nach pilleadh a sìth d' a h-ionnsuidh. Tuigear mar a thachair o an earrainn a leanas de litir a sgriobh mi dh' ionnsuidh a màthar.

" Is e mo bharail gum faod sibh bhi lan earbsach a thaobh creidimh bhur nighinn annsan t-soisgeul. Tha iomadh ni a dh' fhaodas an t-earbsa so a dhaigneachadh.

Tha mi 'an duil gu bheil fios agaibh, ged nach robh sibh 's an t-seòmar aig an àm, gun d' fharraid bhur nighean dhiomsa, beagan roimh na chrich, am measg mhòr anmhuinneachd, agus amhghar, ach le guth anns an robh cumhachd iongantach, ciod an t-aobhar a bh' agam air a bhi 'meas gum b' e a creidimh am fior chreidimh ? Gun teagamh thainig clisgeadh orm aig an uair, cha-n ann gun robh mi 'an amharus, ach gun d' thainig a cheisd cho obann orm, agus cho duilich 's a bha e freagradh ann am beagan bhriathran a thoirt do neach aig an robh a h-uine cho goirid. Is e fhreagair mi air dhomh sealltuinn suas ri Dia—' *Is e creidimh na fìrinn am fior chreidimh.* Fhuair mi thu gun sìth. Thairg mi an soisgeul dhuit, an soisgeul a mhàin. Cha b' iad mo bhriathran féin a labhair mi ; ach briathran an Dé bheo. Labhair mi, ach cha d' thainig an t-sìth ; dh' aithris mi na nithean ceudna rìs, agus bha na fìrinnean ceudna agam, agus thainig an t-sìth stigh mar shruth.

Lean an t-sìth sin car iomadh la ; ghabh do mhàthair agus do bhan-oidefhoghluim eagal. Shaoil leam féin nach rachadh an soitheach stigh do chala na sìth gun stoirm,—thainig an stoirm agus is e mo dhòchas nach fhad ach an abair an Slanuidhear ' Sìth, bi sàmhach.' Cha-n'eil ni tuilleadh agam ri ràdh. Cha- n 'eil ni agam ach an aon soisgeul—soisgeul glan neomheasgta. Bha Criosd beo air ar son, agus choimlion e an lagh ; fhuair Criosd bàs air ar son, agus dhiol e air briseadh an lagha. Tha e criochnaichte, tha na h-uile ni coimhlionta.

" B' éigin domh an sin mar tha fios agaibh àite thoirt do 'n lighich, agus cha-n fhaca mi tuilleadh i, oir an ceann uaire an deigh sin chaochail i a beatha, ann an sealbh air làn shìth an t-soisgeil.

"Ann an leithid a chùis cha-n aithne dhomh aon ni a b' urrainn tuilleadh sòlais agus cinnteis a thoirt uaith. Buinidh e dhuinne a dh' fhàgadh sinn fhéin a dhearbhadh. *Is e am fìor chreidimh creidimh na fìrinn* ; cha-n ann le ar faireachaidhean no ar fonn a theàrnar sinn, ach le focal Dhé agus focal Dhé a mhàin, 'eisdeachd, a thuigsinn, agus a chreidsinn.

Is mor a tha sinn a call le bhi a diochuimhneachadh gu bheil gach la a toirt a theagasg fhéin leis dh' ionnsuidh dheisciobuil Chriosd ! Feuchamaid ri aire a thoirt doibh fo sheoladh an Spioraid Naoimh, an t-àrd fhear-teagaisg.

*James Douglas, Esq., of Cavers.*

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH 1860.

## AN DUILLEAG AIR AN ROBH AN FHUIL.

(THE BLOOD-STAINED LEAF.)



THACHAIR dhomh a bhi, maduinn de na bh' ann, ag amharc an *hospital* mar bu chleachdadh leam, aig Benares, baile ann an dùthchaibh arda nan Innseachan shios. Air dhomh dol stigh do 'n *hospital* mhòr, chaidh innseadh dhomh gun robh saighdear òg 'an sin leis ann bu mhaith m' fhaicinn. Anns an roinn a b' fhaide stigh chunnaic mi 'n a luidhe air *charpoy* neach nach b'aithne dhomh roimh, agus air dhomh dhol far an robh e, thubhairt mi, "Chaidh innseadh dhomh gu bheil thusa airson mise fhaicinn ; cha chuimhne leam d'fhaicinnse roimhe." "Cha-n fhac," ars' esa, "cha-n fhac mise sibhse, ach is minic a chuala mi iomradh oirbh." Dh' fharraid mi dheth an robh e tinn no leònta. "Tha mi tinn," 's e thubhairt e.

Lean e air innseadh gun robh e air tighinn nios o Chaunpore. "Theagamh gum bu mhaith leibh gun innsinn dhuibh mu mo thimchioll féin. Is cuimhne leibh, tha mi 'creidsinn, o chionn fada, cuid de na daoinibh againne a dol a stigh do 'n *hospital* an uair a bha sibhse a leughadh do fhear de na Gaidheal. Bha mu shéanar ann diubh ; chaidh iad a dh' amharc fear de na daoinibh aca a bha euslan. Labhair sibhse riu, agus thubhairt sibh riu, cia mòr 's a bha an coman a chuir na saighdearan foghainteach oirbhse, agus air an luchdduthcha gu léir, leis mar thainig iad cho ealamh gu 'n dion, agus mar bha cofhulangas mòr agaibh riu anns an aobhar chudthromach airson an robh iad a nis ri dian-strì. 'An sin labhair sibh mu 'n chunnart do 'n robh iad buailteach, chuir sibh an cuimhne dhoibh gun e bh' anns a bheatha tha làthair blàr catha do no h-uile duine, agus dh' fhoighnich sibh an robh iad 'n an saighdearan aig Criosd, agus na smuainich iad mu chunnart tuiteam anns a chath ud. Chuala mi mu 'n chòmhradh ud bh' agaibh ris na daoinibh. An sin thug sibh am Biobul agaibh do fhear dhiubh, agus

dh' iarr sibh air focal a leughadh. Ghabh e an tritheamh salm thar fhichead, agus rinn sibhse urnuidh. Dh' iarr iad leabhar no duilleag oirbh mar chuimhneachan air na thubhairt sibh riu, agus thug sibh dhoibh na bh'agaibh cuide ribh. Ach bha aon duine ann airson nach robh ni air bith agaibh. Bha aca ri falbh air an fheasgar sin, agus cha robh ùine agaibh ni air bith fhaotainn. Ach chaidh sibh a dh' ionnsuidh fir-reic nan leigheas, agus fhuair sibh uaithse peann agus paipeir. An uair a thill sibh thug sibh am paipeir so dha, ag ràdh gum bitheadh sùil agaibh r' a fhaicinn am flaitheanas."

Air dha so a ràdh, thug an gille bochd à broilleach a léine duilleag beag paipeir air am faca mi mo lamhsgriobhaidh féin, ged a bha e air caitheamh gu mòr. Bha a cheud, an seachdamh, an deicheamh earrainn, agus an ceathramh, an cuigeamh, agus an seachdamh earrainn deug de 'n chuigeamh caibdeil de 'n dara litir chum nan Corintianach sgriobhta air :

"Oir tha fios againn nan sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a phailliuinn so gu bheil againn aitreibh o Dhia, tigh nach do thogadh le lamhaibh, siorruidh anns na neamhaibh." . . .

"Oir tha sinn a gluasad a réir creidimh agus cha-n ann a réir seallaidh."

"Oir is éigin dhuinn uile bhi air ar nochdadh an lathair caithir-breitheanais Chriosd, chum gum faigh gach neach na nithean 'rinn e 's a choluinn a réir an ni a rinn e ma 's maith no olc e." . . .

"Oir tha gràdh Chriosd 'g ar coimheigneachadh air dhuinne breithneachadh mar so, ma fhuair a h-aon bàs air son nan uile, gun robh na h-uile marbh ; agus gun d' fhuair e bàs airson nan uile, chum iadsan a tha beò, nach bitheadh iad o so suas beò dhoibh féin, ach dhasan a dh' fhuiling am bàs air an son, agus a dh' éirich a rìs." . . .

"Uime sin ma tha neach sam bith ann an Criosd is creutair nuadh e ; chaidh na seann nithean seachad, feuch, rinneadh na h-uile nithean nuadh."

Bha an laoidh a leanas air a sriobhadh sios air cuideachd :—

Cia milis gheibh an neach a chreid
  Ainm Iosa ghràdhaich chaoin!
Gach eagal, bròn, 'us lot a th' air
  Leighisidh e iad maraon.

A spiorad leonta ni e slàn,
  Cuiridh e sìth 'n a uchd,
Do 'n ocrach is manna phriseil e,
  Suaimhneas do 'n neach fo luchd.

Ainm ionmhuinn ! Carraig dòchais dhomh,
  Mo sgiath us m' ionad tàimh.
M' ionmhas nach traoigh, 's e làn a chaoidh,
  De dh' fhoghaintais 's de ghràs.

Iosa ! 's tu m' aodhair 'us m' fhear-posda
  Mo charaid, m' fhàidh 's mo Rìgh,
Sagart, Tighearn, 'us beatha, mo shlighe, s mo 'chrioch,
  Gabh moladh uam le sìth.

Is anmhunn an oidheirp bheir mo chridhe,
  Is fuar smuaintean blàth mo chleibh.
Ach 'n uair chi mi thu mar tha thu ann,
  Bi 'm mholadh dualach réidh.

"Bha an duine ud agus mise" ars esa "'s an aon chuideachd, ach bha e la air thoiseach ormsa. Choinnich sinn aig Caunpore, agus chaidh sinn le càch gu Lucnou. 'N uair a stad sinn is e a cheud ni a rinn Bhàtair am paipeir ud a ghabhail, agus a leughadh dhoibhsan leis am bu mhaith éisdeachd ; an sin rinn e urnuidh cuide rinn. Mar a bha na daoine ag imeachd, labhair e mu 'athair agus a mhàthair, agus 'aon bhràthair, agus thubhairt e gum bu mhaith leis am faicinn aon uair eile. Ach bha e glé shona, agus thubhairt e gun robh e toilichte 'dhol dathigh,' nam b' e sin toil Dhé. Mar a dhlùthaich sinn air Lucnou, labhair e mòran mu 'n bhithbhuantachd, agus thubhairt e riumsa "is ni mòr bhi ag coiseachd stigh do 'n bhaile. Cha-n fhàg mise gu bràth am baile truagh so."

"Bha iomadh cath againn, agus sinn 'an gualainn a chéile. Tha mise na 'm dhilleachdan. Chaochail mo pharantan 'n uair bha mi 'n am leanamh, agus thogadh mi aig sgoile. Cha robh neach riamh ann a bheireadh gràdh dhomh, agus b' eallach leam a bhi beo ; ach ni bu truaigh na sin, cha b'aithne dhomh am Fear-saoraidh. Rainig leughadh agus briathran Bhàtair mo chridhe— bha e cho coimhneil, 'us cha d'thubhairt e riamh rium ach 'a bhrathair.' Cha

tug mi gràdh riamh ach am b'aithne dhomh esan. Fhuair esan Iosa, agus thug e mise gu gràdh thoirt dha cuideachd. Cha-n urrainn mi m' aoibhneas innseadh 'nuair a dh' aithnich mi gun robh caraid agam Shuas. Oh ! cha-n urrainn mi m' aoibhneas innseadh 'n uair a rainig mi air a bhi tuigsinn agus a creidsinn. Cha robh leabhar againn ach a mhàin am paipeir. Bha e againn air ar meadhair 'us cha-n 'eile fhios co againn is mo thug de gràdh dha."

" Mu dheireadh, ann an cogadh uamhasach ann am fear de na gàraidhean, bhuail peilear Bhatair 's an uchd. Cha-n innis briathran mo bhròn, 'n uair a thuit e,— m' aon charaid riamh. Chaidh mi air mo ghlùn laimh ris ach na chosnadh an gàradh, agus an sin thug mi dh' ionnsuidh nan lighichean e. Ach cha robh feum ann—bha an anail dlù air a bhi as, ' Uilleam ionmhuinn,' ars' esa rium, 'cha-n 'eil mi ach a dol dathigh *an toiseach.*' Is minic bu toil leinn bhi 'labhairt mu' n dathigh cuideachd : na dean bròn air mo shonsa, tha mi glé shona. ' Cia binn 's a tha ainm Iosa;' leugh dhomh na briathran a sgriobh i.' Tharruing mi a 'uchd iad 'us iad dearg le 'fhuil mar a chi sibh, agus dh' aithris mi iad. ' Seadh,' ars' esa, ' rinn gràdh Chriosd ar coimhéigneachadh. Tha mi dlù do m' dhathigh. Bithidh mi an sin gu failte a chur ortsa, agus oirresan; slàn leat, Uilleim ghràidh.' Agus dh' fhalbh e, ach dh' fhàgadh mise. Oh ! bha e glé shearbh ! Lub mi mo ghlùinean laimh ris, agus ghuidh mi nach b' fhad ach an leanainn e. An sin ghabh mi a phaipeir, agus chuir mi 'n am uchd e, far am bheil e o an uair sin. Dh' adhlaic mise agus cuid dhe na daoinibh 's a ghàradh e. Bha mi ann an iomadh cath o sin, agus thainig mi an so le beagan daoinibh an tòir dleasdanais an dé. Tha iad a meas nach 'eil mi ach air caitheamh le sgios, ach gum bi mi slàn rìs a dh' aithghearr ; ach cha-n fhaic mise na speuran gu bràth tuilleadh. Bu mhaith leam luidhe r' a thaobh, ach cha ghabh e bhi."

An gille bochd ! ghuil e fad agus gu goirt. Cha b' urrainn mi bruidheann, ach ghlac mi a làmh. Mu dheireadh thubhairt e, " Agus bheir sibh maitheanas dhomh airson a bhi cho dàn 'us gun do labhair mi ribh. Is minic a labhair e umaibh, agus bheannaich e sibh airson a threòrachadh a dh' ionnsuidh Iosa. Agus is esan a threòraich *mise* a dh' ionnsuidh Iosa. Cha-n fhad ach am bi sinn cuideachd a rìs : agus nach cuir sinn failte oirbhse 'n uair a ruigeas sibh dhathigh ?" Leugh sinn an sin 'us rinn sinn urnuidh cuideachd. Bha esan gu suaimhneach 'n uair a dh' éirich mise o 'm ghlùnaibh. Cha b' urrainn e a cheann a thogail, ach bha e làn sìth. " Tha fios agam," ars' esa, " nach bi comas m' inntinn agam fad nis ; chunnaic mi nithean cho uamhasach. Buidheachas do Dhia tha dòchas daingean agam 'n am bhàs. Is mòr an àireamh a chunnaic mise 'bàsachadh ann an eagal."

Thogair mi falbh. Thubhairt e, " A Bhaintighearna ionmhuinn, 'n uair a shiùbhlas mise, geallaibh dhomh gun teid am paipeir so a chur anns a chiste cuide rium. Thug e caraid dhomh air thalamh troimh an d' rainig mi slànuidhear air neamh." Gheall mi. An ath la chaidh mi g' a choimhead, ach oh ! ciod e an t-atharrachadh a bh' air ! Bha na sùilean donn, bog, ud air fàs mall, neo-mhothachail. Cha robh e gu m' aithneachadh gu bràth tuilleadh. Thainig gearradh-fola gu tròm air feadh na h-oidhche. Ghlac mi a làmh, 'us bha i bog agus anmhunn. Thainig triur de na daoinibh 'bha 's an t-seòmar agus thubhairt iad rium, " Fhad 's a bha e 'n a bheachd, bha e 'labhairt mu dhathigh maille ri Iosa." Lùb iad an glùn maille rium ann an urnuidh ri taobh na leapa. Chaidh mi ann an ath la. Bha a chorp 'an sin fhathasd, ach theich a spiorad beagan roimhe. Bha comhdach air, 'us bha na ' coolies' 'feitheamh gu 'a ghiùlan air falbh. Ghabh mi a phaipeir a bha 'fo a chluasaig 'us thug mi leam e dh' ionnsuidh fir-reic nan leigheas. Chaidh sinn air ais

far an robh an corp, 'us chuir esan 'n a laimh e. Dh' adhlaiceadh air an fheasgar sin e. Is minic a shaoil leam o sud cia maiseach 's a bha an gràdh a cheangail r' a chéile an da oganach ud; na chuir e de mhilseachd anns na laithibh deireannach aca. Bu chairdean de rìreadh iad ann an Criosd, agus ged a tha asdar eadar an da dhuslach, gidheadh tha iad le chéile 'n an codal ann an Iosa. Ciod e an aiseiridh 'bhitheas acasan ann an la 'fhoillseachaidh!

---

Bithidh ainm Lucnou comharraichte ann an iomadh teaghlach Bhreatunnach. Cha-n eil ni na 's oillteil ann an eachdraidh na rioghachd, na na chaidh fhulang anns a bhaile ud, agus gach cath cruaidh a chuireadh timchioll do na ballachaibh aige, àm na ceannairce Innseanaich.

Ach cha-n ann gu do thruas a bheothachadh tha sinn 'toirt an sgeil so a' d ionnsuidh.

Am pill thu, agus an leugh thu rìs na cuig earrainnean ud, agus an laoidh a sgriobhadh air an duilleig bhig ud, agus a thugadh do Bhàtair air a shlighe gu Lucnou? Agus air dhuit an leughadh an cuir thu a cheisd so ort fhéin: "Ma bha an fhìrinn anns an laoidh ud, agus anns na h-earrainnean tearc ud air a creidsinn, comasach, le beannachadh an Spioraid, air an da anam ud a thoirt a dh' ionnsuidh glòire, nach bitheadh an laoidh agus na h-earrainnean ceudna, nam bitheadh iad air an diùltadh 'us air an dearmad, 'n am meadhon air an dìteadh antromachadh?"

Is mòr a cheisd so do neach a gabhail còmhnuidh ann an tir cho làn de Bhiobuill 'us de mheadhonaibh gràis eile ris an tir so. Is mòr a cheisd i do chreidmheach, 'n uair a chi e cho beag fàs 's a th' air, ann an coimeas r' a chuid sochairean. Agus is mòr a cheisd i do anamaibh mach a Criosd. Riusan theireamaid, mu ghabh na saighdearan Criosd gu toileach 'n uair a fhuair iad tairgse dheth anns na h-earrainnean simplidh ud, ciod e bhitheas agad r' a fhreagairt ma 's e 'us gu bheil thusa la an deidh la, Sabaid an deidh Sabaid, 'g a ghnàth chur uait? Theagamh gu bheil dealbh urnuidh teaghlaich agad—faodaidh e bhi, urnuidh uaigneich. Ciod e ni sin duit, mar aithne dhuit an fhìrinn chum slainte? Ciod e ni sin duit, ma tha do chridhe fhathast aig an t-saoghal? Tha thu a cluinntinn 's na laithibh so mu fhoillseachadh an Spioraid naoimh, mu 'n earrainn 'us an earrainn ud a tighinn le cumhachd Dhé dh' ionnsuidh an fhir ud le a choslas diadhachd o 'n leth mach, air neo do 'n pheacach chruaidhchridheach ud, agus 'g an iompachadh. Ach tha thusa gun aithne air so uile. Saoilidh tu gur ann is fearr a tha thu toirt an aire air an ni a 's feumaile. Ach cha-n ann. Cha-n 'eil thu ag amais air crìch do bhith. "An neach a gheibh a bheatha caillidh e i."

Fhir leughaidh ionmhuinn,—leis an t-soisgeul ann ad chluasaibh,—le sochairibh cho lionmhor,—deanadh "gràdh Chriosd do choimhéigneachadh."

Am bheil comharadh *agadsa* air thu bhi sabhailt?" Gu h-aithghearr, gu h-aithghearr, "is éigin dhuinn taisbeanadh am fianuis caithir-breitheanais Chriosd." Iarr air an dearbh uair, thu fhéin a thoirt seachad do Iosa. An sin is urrainn thu ràdh, "Is *aithne* dhuinn nam bitheadh tigh talmhaidh a phailliuinn so air a sgaoileadh gu bheil tigh againne nach d' rinneadh le lamhan, siorruidh anns na neamhan."

---

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH A GHEAMHRAIDH 1860.

## AN DOIMHNE MHOR EADARRA.

(THE GREAT GULF BETWEEN.)



FHRITHEAL Ealasaid D—— da bhliadhna dheug cruinneachadh òigridh chum eòlas fhaotainn air a Bhiobull, ann an Dunéidin. Mar shearbhanta air an robh mòr mheas, b' fhad a nochd i le caitheamh-beatha stuaim, caithriseach, gum bu leanamh le Dia i. Le focal Chriosd a gabhail còmhnuidh innte gu saoibhir, agus trid neartachaidh an Spioraid Naoimh gus a chrìch, bha leabaidh-bàis shamhach shocrach aice. O cheann dà bhliadhna, air la breagha, grianach, chuidich sinn gu a duslach a thiodhlacadh ann an cladh Inbheareisge, dlù do Mhusselburgh, aig am bheil a dhealbh air ceann na duilleige so.

O an àm 's an d' iompaicheadh i, bha Ealasaid iarrtuinneach air teàrnadh a luchd-dàimh agus a companach. Bha piuthar aice gu h-àraidh a bha 'n a searbhanta mar a bha i fhéin, faisg air Dunéidin, airson nach do sguir i de ghuidhe agus de chaithris. Is minig a labhair i rithe mu a h-anam. Ma thainig bacadh air C—— o thighinn a dh' ionnsuidh a chruinneachaidh ud, sgriobhadh i d' a h-ionnsuidh mu 'n leasan, agus thug i gach oidheirp air maith a dheanamh dh' i. Thoilich e Dia a phiuthar ud a dhùsgadh agus a toirt gu Criosd. 'N uair a rainig i air sìth 's a chreidimh, bha C—— gle shona. Rinn Ealasaid gairdeachas os a ceann, ach b' ann le eagal. Aon la de na bh' ann, chuir i crioman paipeir 'n a laimh air a bheil na briathran a leanas sgriobhta:—

"*Tha mise 'n am fhianuis, agus is i so dhuitse àm a cheud ghràidh. Nar leigeadh gum bi agam a chaoidh a bhi 'toirt fianuis 'n ad aghaidh mar neach a thréig a ceud ghràidh.*"

Mu dha bhliadhna roimhe bàis Ealasaid, bha leasan aig a mhuinntir òig aon oidhche Sàbaid mu an duine shaoibhir agus Lasarus. Labhair am fear-teagaisg mu 'n "doimhne mhoir" a bha eadar a mhuinntir a theàrnadh, agus an dream a chaidh a dhìth, agus thubhairt e gun robh doimhne ceart cho *cinnteach agus cho mòr* anns a bheatha so, eadhon *a nis*, eadar an t-anam ann an

Criosd agus an t-anam a mach as, ged nach robh an "doimhne mhòr" fhathasd air a daighneachadh. Thug e an sin dhoibh mar leasan an fhìrinn ud a dhearbhadh as na Sgriobtuiribh. Dh' fheumadh iad earrainnean a thoirt leo, ag innseadh mu *dha thaobh na doimhne,* fo na tri cinn so:—1. An "doimhne mhòr"—*'s an t-saoghal so.* 2. Ciamar dh' aithnicheas mi co an taobh d' i air am bheil mi? 3. An "doimhne mhòr," *air a daighneachadh —'s a bhithbhuantachd.*

Air a cheud Sàbaid an deigh do Ealasaid bhi air a tiodhlacadh, leugh am fear-teagaisg do 'n mhuinntir òig an leasan a sgriobh i dà bhliadhna roimhe sin. Bha e dhoibhsan mar ghuth o an t-saoghal shiorruidh. Fhir-leughaidh! gun deanadh an Spiorad mar sin dhuitse e. Bha e mar a leanas:—

### An "doimhne mhòr" eadarra 's an t-saoghal so.

| *An aon taobh* | *An taobh eile.* |
|---|---|
| 1 Pead. ii. 10.—Nach robh uair eigein 'n 'ur sluagh.— | Ach a nis is sibh sluagh Dhé, |
| Dream nach d' fhuair tròcair.— | Ach a nis tha air faotainn tròcair. |
| John xiv. 17.—Spiorad na fìrinn; neach nach urrainn an saoghal a ghabhail do bhrìgh nach 'eil e 'g a fhaicinn, agus nach aithne dha e.— | Ach is aithne dhùibhse e, oir tha e 'fantuinn maille ribh, agus bithidh e annaibh. |
| 2 Cor, iv. 4.—Anns an do dhall dia an t-saoghail so inntinn na dream nach 'eil 'n an creidmhich air eagal gun dealraicheadh orra solus soisgeil ghloirmhoir Chriosd neach is e iomhaidh Dhé. | Earr. 6.—Oir is e Dia a thubhairt ris an t-solus soillseachadh a dorchadas a dhealraich ann ar cridheachaibhne, a thoirt soluis eòlais glòire Dhé ann an gnùis Iosa Criosd. |
| Eph. iv. 18.—Aig am bheil an tuigse air a dorchachadh, air dhoibh bhi 'n an coimhich do bheatha Dhé, thaobh an aineolais a tha annta troimh chruas an cridhe. | Caib. v. 8.—Oir bha sibh uaireigin 'n 'ur dorchadas ach a nis tha sibh 'n 'ur solus 's an Tighearn; gluaisibh mar chloinn an t-soluis. |
| Salm. cxix. 155.—Is fad slàinte o dhroch dhaoinibh; oir cha-n iarr iad do reachdan. | Salm. lxxxv. 9.—Gu dearbh tha a shlàinte dlù dhoibhsan do 'n eagal e; chum gun còmhnuich glòir 'n ar tìr. |

### Ciamar a dh' aithnicheas mi co an taobh air a bheil mi?

| | |
|---|---|
| Rom. viii. 13.—Oir ma chaitheas sibh 'ur beatha réir na feòla gheibh sibh bàs.— | Ach ma mharbhas sibh troimh an Spiorad gniomharan na colla, bithidh sibh beò. |
| Eoin iii. 20.—Oir gach neach a tha 'deanamh uilc tha e' toirt fuath do 'n t-solus, agus cha-n 'eil e 'teachd chum an t-soluis, air eagal gum bitheadh 'oibre air an cronachadh. | Earr. 21.—Ach an ti a ni an fhìrinn, thig e chum an t-soluis chum gum bi 'oibre follaiseach gur ann 'an Dia a rinneadh iad. |
| Eoin xv. 19.—Nam b' ann de 'n t-saoghal sibh, ghradhaicheadh an saoghal a chuid féin.— | Ach do bhrigh nach ann de 'n t-saoghal sibh,—uime sin tha fuath aig an t-saoghal dhuibh. |

### An "doimhne mhòr" daighnichte 's an t-siorruidheachd.

| | |
|---|---|
| Mat. xxv. 41.—Imichibh uam a shluagh malluichte dh' ionnsuidh an teine shiorruidh, a dh' ulluicheadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh. | Earr. 34.—Thigibh a dhaoine beannuichte m' Athar-sa, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a th' air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain. |
| Earr. 46.—Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh.— | Ach na fireanan chum na beatha maireannaich. |
| Taisb. xxii. 11.—An ti a ni eucoir, deanadh e eucoir a ghnàth; agus an ti a tha salach bitheadh e salach a ghnàth. | Agus an ti a tha 'n a fhìrean, bitheadh e 'n a fhìrean a ghnàth. |
| Marc. ix. 44.—Far nach bàsaich an cnuimh agus nach teid an teine as. | Taisb. xiv. 13.—Agus chuala mi guth o neamh ag radh rium Sgriobh, is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearn o so a mach; Seadh, tha an Spiorad ag radh, chum gu faigh iad fois o 'n saothair. |

Bha sùil aig a chomhsamhlachd mu 'n duine saoibhir agus Lasarus, cha-n am ri cor an duine *'s a bheatha so*, ach *anns a bhithbhuantachd.* 'N uair a ghlaodh an duine saoibhir ann an àmhghar, bha doimhne mhòr eadar e fhéin 'us Lasarus. Ach mar a tha air a dheanamh ro shoilleir anns a cheud chuibhrionn de na h-earrainnean a chaidh roimhe so, bha *doimhne mhòr* eadarra *mun* do bhàsaich iad cho cinnteach 's a bha *an déigh* am bàis. Chaith a h-aon diubh a bheatha a réir na feòla, am fear eile 'réir an Spioraid. Chuir an dara fear d' a fheòil, 'us bha e a nis a buain truaillidheachd ; chuir am fear eile do 'n Spiorad, agus de 'n Spiorad, bha e a nis 'buain na beatha maireannaich. Bha an dara fear 'n a dhuine an t-saoghail, aig an robh a chuibhrionn 's a bheatha so; mheas am fear eile na h-uile ni 'n a bhuannachd chum gun coisneadh e Criosd. O, fhir-leughaidh! nach 'eil doimhne cho cinnteach an diugh eadar an dream a *th' ann an Criosd* agus an dream *a tha 'n am peacaidhean?* Agus cia uamhasach an t-eadar-dhealachadh! Is ionnan e agus na tha eadar beatha 'us bàs, solus agus dorchadas, neamh agus ifrionn :—eadar bhi " air gabhail ruinn 's an Aon ghraidh" agus fearg Dhé bhi 'n a chòmhnuidh oirrne.

Agus, cuimhnich, Fhir-leughaidh, gur gnothuch so a bhuineas *do 'n aimsir a th' ann.* Tha thu *air an uair*, air an aon taobh no air an taobh eile. Ma their sinn riut, am bheil thu air do theàrnadh ? am bheil thu a freagradh, cha-n 'eil fhios agam. Fhir-leughaidh! am *bu mhaith leat* fios a bhi agad, no 'n ann tha thu dìreach a cur na ceisde uait gu feallsa ? no an ann tha dòchas agad gu bheil àite ann duit eadar staid teàrnaidh agus staid sgrios? gun a bhi air do cheangal aon chuid ri naomhachd, no ris a bhàs ? A chomhpheacaich, am bheil leithid sud de ni ann 'us duine bhi sàbhailt agus a bhi caillte comhluath ? marbh 'us beò ? maitheanas agus dìteadh le cheile aige? Cha dean e an gnothuch. Nach 'eil an coguis ag ràdh nach dean e an gnothuch ? Gun amharus tha thu a beathachadh air luath, agus chuir cridhe meallta as an rathad thu. Gun amharus tha breug agad 'n ad laimh dheis. Gun amharus tha thu de 'n àireamh a tha air "socrachadh air an deasganaibh," a tha ag ràdh 'n an cridhe, " Cha dean an Tighearn aon chuid maith no olc," Zeph. i. 12.

Fhir leughaidh ! leig leinn an ni so a chuir dhathigh ort mar cheisd. Tha doimhne mhòr, eadhon a nis, eadar an dream a tha fo fheirg, agus an dream a tha air an teàrnadh, eadar a mhuinntir a rugadh de 'n fheòil, agus an dream a tha air am breth o 'n Spiorad, eadar am dream do nach do mhaitheadh aon pheacadh, agus an dream a fhuair saorsa trid fola Chriosd, eadhon maitheanas am peacaidhean. *Co an taobh de 'n t-slochd ud*, air am bheil thusa 'n ad sheasamh ?

Faodaidh tu ràdh gu bheil thu cho maith ris na coimhearsnaich, agus theagamh gur fìor e. Faodaidh tu bhi gun pheacadh follaiseach. Faodaidh e bhi nach fhacadh tu air mhisg, 'us nach cualadh mionnan agad, 'us nach d' fhuaradh tu mi-onorach, no ag ràdh na bréige. Faodaidh sin a bhi fìor. Ach cha-n e sin a cheisd. Is i a cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh* ?

Faodaidh tu bhi 'n ad mhac no 'n ad nighean dleasdanach, 'n ad fhear pòsda, no 'n ad mhnaoi-phosda, 'n ad athair no 'n ad mhàthair chaoimhneil. Faodaidh tu bhi ri 'd mholadh anns gach dàimh. Ach cha-n i sin a cheisd. Is i a cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis ?*

Faodaidh tu bhi 'feitheamh air meadhonaibh nan gràs ; 'bhi cuimhneach air a choinnimh-ùrnuidh. Faodaidh tu 'bhi suidhe aig bord an Tighearna—faodaidh am minisdear, 'bhi toilichte leat, agus gabhail riut gu suilbheara : faodaidh tu d' inntinn 'bhi fo churam seachduin roimh na chomunachaidh, agus seachduin as a dheidh ; faodaidh aoradh teaghlaich bhi agad, agus do chlann 'us do sheirbhisich

'bhi air an ceasnuchadh ma tha iad agad. Ach cha-n iad so a cheisd. Is i a cheisd *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh ?*

Faodaidh tu bhi neo-lochdach 'n ad chaitheamh-beatha. Faodaidh tu 'd airgiod a thoirt do aobhar an Tighearna. Faodaidh tu maith dhaoine eile iarraidh. Faodaidh Sgoile-Shàbaid a bhi agad, agus mòr mheas a bhi ort aig na sgoilearaibh. Faodaidh tu leabhraichean maith a chraobhsgaoileadh, agus bhi air do mheas 'n ad Chriosduidh mòr. Ach cha-n iad sin a cheisd. Is i a cheisd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu nis 'n ad sheasamh ?*

Aon uair eile. Faodaidh bhi gun 'd fhairich thu do chionta mar pheacach. Faodaidh bhi gun tainig atharrachadh mòr ort. Faodaidh bhi gun do "chriothnuich" thu, agus gun do thòisich thu air mòran nithean. Ghuil thu, theagamh, seadh *ghuil thu* airson do pheacaidhean ; tha thu leughadh a Bhiobuil, 's ag ùrnuidh, agus *bu mhaith leat* bhi air do theàrnadh. Faodaidh mòran de leithid sin a bhi agad. Ach cha-n i so a cheisd. Is i a cheisd, *co an taobh de 'n doimhne mhòir air am bheil thu 'n ad sheasamh ?*

A chomh-pheacaich ionmhuinn, na meas a cheisd 'n a ràdh cruaidh. Ma tha thu fìrinneach, gheibhear taingeil thu air a son. Faodaidh tu *bhi* mar a chaidh ràdh,—a *deanamh* sud uile, agus gidheadh ni diomhair bhi eadar thu fhéin agus do Dhia,—nach tug thu riamh do *chridhe* dha. Aon uair eile, tha sinn a foighneachadh le mòr dhùrachd, *co an taobh de 'n doimhne air am bheil thu 'n ad sheasamh ?* Ann am briathraibh eile, am bheil thu fhathasd *ann ad pheacaidhean*,—no am bheil thu *ann an Criosd ?*

Am bheil thu a foighneachadh, "Ma tha mi fhathasd 'an taobh a mach de Chriosd, am bheil mo staid ionnan agus staid an duine shaoibhir anns a chosmhalachd ?" Cha-n eil. Tha doimhne mhòr eadar thu agus fior leanamh Dhé cho mór 's a bha eadar an duine saoibhir agus Lasarus 's an t-siorridheachd. Tha an doimhne mhòr an sin. Ach gu ma beannaichte gun robh Dia, cha-n eil i *daighnichte.* Faodar dol thairis oirre, faodaidh *tusa* dol thairis oirre NIS. Am bheil thu 'farraid, "Ciamar theid mi o thaobh nan caillte gu taobh nan teàruinte ? Innis dhomh an t-slighe." Cluinn, A chomh-pheacaich, guth an t-Slanuidhir a glaodhaich fhathasd, "Is mise an t-slighe, an fhìrinn, agus a bheatha," (Eoin xiv. 6).

Fhir-leughaidh ! thainig rabhadh eile thugad. Faodaidh bhi gur e an aon mu dheireadh a th' ann. Am bi eandiomhanas? Chunnaicthubliadhna de laimh dheis an Tighearna. Thòisich miltean air a bhliadhna so air dol thar an doimhne, 's na h-uile cearnaidh de 'n rioghachd,—a dol seachad o bhás gu beatha—o pheacadh gu Criosd—o dhorchadas nan caillte, gu beatha agus sìth nan tearuinte. Gun cuireadh an Spiorad na fìrinnean so dhathigh air do chridhe. Cha-n fhad ach am bi an doimhne mhòr *a th' ann,* 'n a doimhne shiorruidh *daighnichte gu bràth.* Is beannaichte iadsan, agus nach gabh thusa am beannachd ? a chaidh thairis —a fhuair aisig a steach do rioghachd mhic ionmhuinn Dhé. Cia dùrachdach agus cabhaigeach, gidheadh cia sìthte agus sona ann an solus agus gràdh 'Dhéa bhuineadh dha 'm beatha a bhi !

"Mar choigrich creidmheach gluaisear nis,
Gairmear dhathigh sinn le Criosd.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MAIRT 1861.

## AN SAIGHDEAR OG;

### NO, 'DEANAMH GREIM AIR NA GEALLAIDHIBH.



Air dhomh dhol steach maduinn la fogharaidh 's a bhliadhna 1857 do aon de na *hospitalean* 's na Innsibh, chunnaic mi giullan òg, mu cheithir bliadhna deug a dh' aois, 'n a luidhe air fear de na *charpoys* ann am pian mòr a réir coslais. Dh' fharraid mi mar a bha e, 'us thubhairt e rium gur ann do na gunnairibh a bhuineadh e, 'us air dha bhi air a mhàrsail o Chalcutta chuireadh e le each dh' ionnsuidh an uisge mar bu chleachdadh dha. Chion am beathach mifhoistinneach, agus thilg e e. An lorg sin bhriseadh cos an oganaich agus fhuair e iomadh gortachadh eile.

"C 'ainm th' ort" ars' mise.—"Uilleam"—

"Am bheil eolas air bith agad air an Tighearn Iosa?"

"Co air?"—"Air Iosa mac Dhé."

"Cha d' fhuair mi mòran sgoile; 'us mar sin cha-n 'eil mòran eolais agam air."

"An dean thu leughadh?"—"Ni, le 'ur cead."

Dh' fharraid mi an suidhinn air a leabaidh, agus an innsinn dha mu Iosa. "Ma 's e 'ur toil e. Ach feumaidh sibh a dheanamh glé shoilleir.

"Ciod e 'tha uait, Uilleim?"—'Labhraidh cruaidh. soilleir, innsidh dhomh mar a theàrnar mi.

"Feuchaidh mi ris; ach deanamaid ùrnuidh an toiseach gum bi Iosa maille ruinn, agus gun teagasg e mi mar a their mi, agus gun teagasg e do chridhe thighinn d' a ionnsuidh."

'N uair rinn mi an ùrnuidh, dh' innis mi dha, cho maith 's a b' urrainn mi, sgeul a chruthachaidh, agus tuiteam an duine; agus mu bhreith, beatha, agus bàs mhic Dhé chum dhaoine a theàrnadh. Thug e an deadh aire, agus dh' iarr e orm innseadh mar a bhitheadh esan de 'n "treud bheag" a ruigeadh air beatha.

"Innsidh mi dhuit sgeul as a Bhiobul Uilleim, a mhìnicheas sin dhuit, "agus dh' fhosgail mi am Biobul aig Marc x. 46.

"Oh, le 'ur cead, is usa a thuigsinn

ma *dh' innseas* sibh e, tha focail an leabhair na 's cruaidhe." "Cha chreid mi, Uilleim, gum faigh thu am focal so cruaidh. Sgriobh Dia e air dhoigh 'us gum faod na leanabain a thuigsinn 'us a ghràdhachadh. An sin leugh mi dha mu thimchioll Bhartimeuis.

"Innsidh dhomh nis" ars' esan, "ciod e th' ann an eachdrachd an duine dalla a bhuineas dhomhsa · air cha leigheasar mo chos-sa air bali nis."

"Nach aithne dhuit, Uilleim, gum bheil thusa mar a bha an duine dall ud?"—"Cha léir dhomh sin. Tha da shùil agam agus chi mi gu maith."

"Tha; thug maitheas Dhe dhuitse agus dhomhsa ar léirsinn; ach tha do chridhe bochd dall, tha na h-uile la 'g ai toirt na 's fhaisge air an t-saoghal shiorruidh, gus gidheadh, chaith thu do la gu so ann a caitheadh—a dol gu dìreach romhad a dh' ifrionn."

"Tha sin fior, ach cha léir dhomh gur ann agamsa uile tha a choire. Cha mhòr gun cuala mi mu na nithibh so riamh; agus tha m' athair agus na daoine eile mur is trice ri misge 'us mionnan."

"Ach, chuala tu nis, co dhiùbh, mu Iosa. An tig thu d' a ionnsuidh?"—Cha léir dhomh ciamar; cha-n 'eil e 's an t-saoghal nis"

"Gidheadh, tha e dlù dhuinn Uilleim, seadh, anns an t-seòmar so. Mar nach léir dhuit d' anam, cha leir duit Dia 'n is Spiorad e."

"Ciamar, mata, theid mi d' a ionnsuidh mar a chaidh an duine dall?"—"Theid, tog do chridhe suas ris, smuanaich air, creid 'fhocal, creid gu bheil e ag eisdeachd riut, agus dean ùrnuidh ris, innis dha mar a dhearmad thu e gus a so."

"Cha-n aithne dhomh ùrnuidh a dheanamh; cha-n aithne dhomh ciod e tha uam, ach mi ionad na truaighe a sheachnadh."—"Toisich le ùrnuidh an duine dalla, 'Iosa dean tròcair orm.'"

Seadh, le ur cead, ach cha-n 'eil mi 'tuigsinn ciamar a dh' aithnicheas mi gun d' fhuair mi éisdeachd, cha fhreagair e le a ghuth"—"Cha fhreagair, Uilleim, ach sgriobh e an sgeul so, agus am Biobul uile chum ar leas. Is iad teachdaireachd Dhé thugainn, agus is éigin gun creid thusa an fhianuis, agus cleas Bhartimeuis, gun éirich thu, gun tig thu d' a ionnsuidh, agus *dòchas* bhi agad gun atharraich e do chridhe."

"Shaoilinn ma bhàsaich e air ar son, gum feum e bhi toileach ar teàrnadh."—"Tha, chuir e mise an so an diugh chum innseadh dhuit m' a thimchioll; agus feumaidh tu gabhail ri mo theachdaireachd uaith mar gum b' e fhéin a bha làthair.

Air dhomh ùrnuidh dhùrachdach a dheanamh gum bitheadh Iosa fhéin an làthair, agus gun seòladh e an giullan so chum a chridhe thoirt seachad dha, thubhairt mi, "Uilleim, 'n uair a ghuidhe Bartimeus, sheas Iosa a dh' éisdeachd; agus is cinnteach leam gu bheil Iosa dlù oirnn nis, ag amharc air do chrìdhe, agus ag éisdeachd ri d' uireasbhuidhean. Tha e ag ràdh riut, 'Ciod e bu mhaith leat mise a dheanamh dhuit.'"

"Ach, le 'ur cead, ciod is ciall da sin 'tha e 'g ad ghairm?'"—"Is e is ciall da gu bheil Iosa air a Bhiobul a sgriobhadh chum fhios a thoirt duinn air a thoil, chum innseadh dhuinn ciamar a theàrnar sinn; agus is e a dhùrachd gach neach a leughas e gun tig iad d' a ionnsuidh. Is maith leis thu a thighinn an diugh Uilleim. An léir dhuit ciod e bh' ann a sin, ''tilgeadh 'fhalluing uaith?'"—Smuanaich an giullan tachdan. Le a Bhiobul fosgailte bha e a deothail stigh na h-uile focal. A dh' aithghearr bhuail e a dha bhos agus thubhairt e, "Tha e agam, tha e agam, chunnaic mi na daoine dubha an uair bu mhaith leo cabhaig a dheanamh a 'cur am falluing dhiubh, agus is urrainn mi barail a thoirt air a sheadh dhuinne," agus le guth solamach, thubhairt e "Is e is ciall da, nach e, ma 's e is gur e mo dhùrachd bhi 'n am bhall de threud Iosa, feumaidh mi mo dhroch focail, agus mo dhroch nadur a chur uam."

"Seadh, Uilleim, agus a nis an uair a

thainig Bartimeus, ciod e thubhairt Iosa ris ?"—"Shlànuich do chreidimh thu."

"Seadh, dh' iarr e beannachadh aimsireil, agus fhuair se e. Agus ma dh' iarras sinn beannachdan do ar n-anamaibh, bheir esan seachad iad gu cinnteach."

"Gun robh maith agaibh ; is léir dhomh nis gu bheil an sgeul ro bhreagh 's an da sheadh."

"Ach, Uilleim, cha leòr leam gum measadh tu breagh e; 's e tha uam gun d' thigeadh tu mar an duine dall chum Iosa an Tighearna."—"Mata, cha-n 'eil fhios nach tig."

"Ach feumaidh e bhi *nis* Uilleim, air ball ; 's e is maith leam gun iarradh tu trocair mu 'm falbh mi."—"Cha-n urrainn mi fhathast ; feuchaidh mi ris a dh' aithghearr."

"Ach ciod e ma gheibh thu am bàs an toiseach ?"—"Oh, cha-n 'eil mi 'an dòchas gum faigh mi am bàs, tha an lighich ag radh gu bheil an teasach air traoghadh gu maith."

"Ach, Uilleim, tha eagal orm d' fhàgail ach an tig thu chum Iosa. Bu truagh leam na 'm bàsaicheadh tu gun dòchas."

"Cha-n urrainn mi nis ; Cha-n urrainn mi ùrnuidh dheanamh gum fhios co ris."

"Am faod mi ùrnuidh dheanamh cuide riut, a creidsinn anns a ghealladh, 'An neach a thig d' am ionnsuidhse cha tilg mi air chor sam bith mach e.'"—"Faodaidh ma 's e 'ur toil e." —"Agus, Uilleim, dean thusa ùrnuidh cuide rium," agus mar sin ghuidh sinn gun dealraicheadh solus stigh 'n a chridhe, agus gum faigheadh e a léirsinn.

"Saoil thu, an d' thainig thu chum Iosa, Uilleim ?"—"Bha mi stri ri bhi 'g iarraidh na bha sibhse ag guidheadh, agus is iongantach fhathasd bhi' labhairt mar gum b' ann ris a ghaoth. Cha léir dhomh Dia bhi an làthair. Agus tha mi 'faighinn tuilleadh maith de 'r n ùrnuidh no de 'r labhairt.

"Ro mhaith, Uilleim, feumaidh mi bhi 'falbh ; thig mi maireach, mu gheibh mi saoghal."—"Oh, fanaibh beagan ; cha-n 'eil dòigh air gum faigh mise Criosd ach leis an ùrnuidh agus an leughadh agaibhse."

"Oh tha, Uilleim, tha an Tighearn a ghnàth dlù dhuit, agus ma bheir thusa ach an oidheirp air sealltuinn suas ris, agus gun creid thu gun do bhàsaich e airson pheacach, bheir e dhuit aoibhneas agus sìth a ghràidh aithneachadh."

"Deanaibh ùrnuidh aon uair eile, ma 's e 'ur toil e, agus iarraidh mis gu dùrachdach gum faigh mi e." Chaidh a ghuth maille ri mo ghuthsa anns na geallaidhean a thagradh.

'N uair a ràinig mi a leabaidh an ath mhaduinn bhuail e a dha bhos, agus dh' eigh e le aighear, "Fhuair mi e ! Fhuair mi e !"

"Co a fhuair thu, mo ghiullain ionmhuinn ?"—"Fhuair mi Iosa ; is aithne dhomh nis ciod e bha ann mo chridhe bhi dall. Cha b' urrainn mi codal fad na h-oidhche, bha mo chos bhochd cho goirt ; ach mar bha mi a gal—oir bhu mhòr dhomh an goirteas fhulang—thainig gu m' inntinn eachdraidh a chroinnceusaidh ud air a bheinn ; agus shaoil leam cho amgharach 's a bha am bàs ud, na tarruingean agus eile — shaoil leam gun cuireadh e as mo bheachd mi. Agus shaoil leam mu ghiùlan Iosa sud uile gu toileach chum sinn a theàrnadh, gum faodadh mise an dòruinn ud fhulang gu toileach, agus gun d' thug e orm smuaineachadh mu m' anam a mhàin. Agus an sin chunnaic mi gun do chobhair mo pheacadh-sa ann a cheangal an sud. Tha mi nis sona. Bha bruadar agum gun do chuir Iosa a làmhan fuilteach air mo cheann, agus gun do chagar e 'n am chluais mar a thubhairt sibhse an dé, 'Bu leòr m' fhuil air do shon.'"

Aon mhaduinn, mu sheachduin an deigh am la ud thubhairt Uilleam, "Am bheil fhios agaibh gu bheil mi 'dol a dh' fhaotainn a bhàis ?"—"Tha, b' e sin mo bheachd 'n uair a chunnaic mi an toiseach thu."

A reir' iarrtuis, leugh mi dha an

dara agus an treas caibdeil de 'n litir chum nan Ephesianach, an cuigeamh caibdeil de 'n dara litir chum nan Corintianach, agus eachdraidh Bharti-meuis, agus an sin thairg mi ùrnuidh a dheamamh.

"Thig sibh rìs 'g am fhaicinn?"—"Cha chreid mi gum bi thu romham ged thigeadh."

"Ach bu mhaith leam 'ur làmh 'bhi 'n am ghreim ann an dol troimh na ghleann dorcha."—"Oh Uilleim, cha bhi e dorcha, oir 's e mo bharail gun gabh Iosa do làmh, agus gun teid e leat do 'n taobh eile."

"Ach bhu mhaith leam 'ur guth a chluinntinn, a labhairt 'fhocal rium."

Mu fheasgar fhuair mi e a luidhe le a shùilibh duinte, 'us e dol na 's laige gu luath, ach le inntinn fhoistinneach. Chrom mi sios os a chionn agus thubhairt mi gu h-iosal, "seadh ged shiubhail mi troimh gleann sgàile a bhàis, cha bhi eagal uilc orm; oir tha thusa maille rium; bheir do shlat agus do lorg comhfhurtachd dhomh." Uilleim ionmhuinn, am bheil Iosa maille riut?"—"Oh tha." "Am bheil eagal idir ort?"—"Cha-n 'eil, cha-n 'eil; is ioghnadh leam gun abradh iad gleann dorch ris."

"Tha earrainn luachmhor a bheir mi dhuibh gu meorachadh air cuid de dh' uairean. Tha Iosa ag ràdh, (agus dh' aithris e suim Eoin xvi. 33), 'Anns an t-saoghal bithidh trioblaid agaibh; ach bitheadh deadh mhisnich agaibh, annamsa tha sìth agaibh.' Fhuair mise e 'n a shìth uile o chreid mi, oir ghlan e uam mo pheacadh uile. Nis innsibh dhomh mu thimchioll——"

"Mu thimchioll ciod Uilleim?"—"Mu thimchioll —— cha-n 'eil cuimhne—tha mo chuimhne air dol uam, is eagal leam—mu thimchioll iomadh——"

"Mu thimchioll tigh ar n-athar le 'iomadh àite comhnuidh?" "Oh, seadh." Air dha cuid de Eoin xiv. aithris, thubhairt e, "Cha-n 'eil fhios agaibh an toil a th' agam do 'n fhocal ud, 'Tha àite ann fathasd.'" Dh' aithris mi an sin leis 1 Eoin iii. 1, 2. "Oh tha am focal ud cho milis, agus e cho fior, fior. Chi mi nis e. Tha e 'g am ghairm. Feumaidh mi dol. Oh nach iongantach gum bi mi coltach ris an ùine chogoirid. Tha mi cho toilichte falbh. Glacaibh mo làmh. Oh tha—m' anail—dol—uam."

"Am bheil thu leat fhéin Uilleim?"—"Cha-n 'eil, cha-n 'eil—tha thu maille rium, Iosa, Immanueil; tha e uile glan."

"Ciod e tha glan?"—"m' anam, oh nach e bhitheas glormhor—bhi 'dol maille rinsan 'tha teàruinte."

An sin thàinig ospagan air car beagan ùine; bha an cloichear ag innseadh gun robh am bàs dlù. Dh' fhosgail e 'shuilean gu h-obann, agus a dearcadh orm thubhairt e, "Slàn leibh, cuimh—nichibh—'ur gealladh (a ghuidheadh airson 'athar). Bithidh—sinn gu siorr—uidh maille ri Iosa;—sàbhailt ann ar dachaidh bhuain. Oh is aoibhneas uile e." Dh' éirich mi gu falbh; "Slàn leat, Uilleim, a ghraidh; coinnichidh sinn a dh' aithghearr far nach bi dealachadh." Cha do labhair e tuilleadh.

Cha-n fhad ach an cualas gun robh athair air iompachadh trid earail compaich, agus mar sin gun robh urnuidh Uilleim air a freagradh.

Leughadair! faic simplidheachd ghloirmhor—saorsainn—lànachd soisgeil Iosa ann an eachdraidheachd a ghiullain ud. Gun d' thugadh an Spiorad naomh dhuit sòlas agus naomhachadh troimhe, ma shaoradh thu,—agus saorsainn ma tha thu fathasd caillte—Cuimhnich focal a ghiullain "Tha àite ann fathasd."

(*From "British Soldier in India."*)

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH 1861.

# AN T-SLIGHE NUADH AGUS BHEO.

(THE NEW AND LIVING WAY.)



Tha sligle ann chum Dhé; slighe *eadhon dhuinne* a pheacaich; air tha dorus ann air am faod *eadhon sinne* dol a stigh, agus a bhi sona. Faodaidh an dorus bhi cumhann, agus an t-slighe aimleathan; ach tha e cho leathan 'us gun leig e stigh sinn, cho leathan 'us gun d' theid neach air bith de chlann nan daoine stigh air, ged a bhitheadh peacadh air muin peacaidh aig. Is ann ri so tha an t-Abstol ag radh, "*an t-slighe nuadh agus bheò*," (Eabh. x. 21).

Dhruid a cheud Adhamh an t-slighe gu Dia; dh' fhosgail an dara Adhamh i rìs; no mar is còir a ràdh, thug e slighe na's ro fhearr dhuinn nach duinear a chaoidh. Rugadh Adhamh air taobh a stigh Parrais, ach chuireadh a mach e (Gen. iii. 24); rugadh sinn air taobh a mach Parrais, ach faodaidh sinn dol a stigh gun eagal gun cuirear a mach sinn, no gun sgrios naimhdean ar n-ionad comhnuidh, no gum faigh an nathair àite ann. Chaidh sinn de rìreadh "as an t-slighe," "phill sinn gach aon chum a shlighe féin;" ach a dh' aindheoin so, tha slighe ann duinne; slighe do pheacaich; slighe chum Dhé; slighe air a bheil Dia ag iarraidh uainn imeachd; slighe air a bheil e le mòr iompaidh ag iarraidh oirrne dol d' a ionnsuidh; slighe a dh' fhosgail e le cosguis mhòir; slighe chinnteach, bheannaichte, slighe nuadh agus bheò; troimhesan a tha ag ràdh ruinn e fhéin, agus 'an ainm Athar, Is mise AN T-SLIGHE, Is mise AN DORUS.

Tha an Biobul làn dhe so, agus nan leughadh sinne e gu ceart, gheibheamaid "slighe na beatha," an t-slighe air am pill an t-anam caillte gu Dia, air na h-uile duilleag dheth. An neach a leughas an leabhar le inntinn aoin fhillte, agus a dh' éisdeas ann ri guth Dhé cha-n urrainn amharus bhi air gu bheil slighe chum Dhé ann, agus chum dhathigh sona;—slighe do 'n eilthireach; slighe do 'n neach is peacaich agus is fhaide as a tha de chlann nan daoine. Agus mar a dh' fhaodas sinn éiridh suas agus glaodhaich ri daoine, tha Dia ann, tha Criosd ann, tha Spiorad

naomh ann,—faodaidh sinn air an doigh cheudna, leis an aon chinnteas, innseadh dhoibh gu bheil slighe ann chum Dhé, agus gu bheil an t-slighe sin troimh Chriosd, a chuir e, leis a Spiorad naomh a thainig chum ar tabhairt steach. "Troimhesan tha slighe againn le aon Spiorad chum an Athar," (Eph. ii. 18).

O dhuine, tha slighe ann gu Dia; gus am Dia a chruthaich thu, agus aig a bheil beatha 'n a fhàbhar; gus an Dia sin, a dh' easbhuidh air am bheil d' anam falamh, faoin, agus fàs; a dh' easbhuidh air nach urrainn dòchas bhi agad bhi ann an neamh! Seadh, tha slighe ann air ais gu Dia; air ais chum Parrais agus gloir; agus tha an t-slighe ann dhuitse, ach cha-n 'eil ann ach AON slighe. Bha ceud geata air baile mòr Thebes 's an Eiphit, agus ceud slighe; agus an aireamh cheudna air Babilon, ach cha-n 'eil ach *aon* slighe agus *aon* dorus gu Parras Dhé. Is ann air so tha an Tighearn a labhairt 'n uair a tha e ag ràdh, "Is mise an t-slighe," agus e ag ràdh cuideachd, "Cha tig aon neach chum an Athar ach tromhamsa." *Aon* chrann-ceusaidh, *aon* bhunait, *aon* tobar, *aon* Slànuidhear, *aon* dorus, a steach do rioghachd Dhé. Do Iudhach 'us do Chinneach, do shaor 'us do dhaor, do bhochd 'us do bheartach, do ionnsuichte 'us do neo-ionnsuichte, cha-n 'eil ann ach *aon* dorus, agus *aon* slighe! An neach a dh' iarras dorsan eile agus slighean eile, cha dean e ach 'anam féin a mhealladh, agus a bhi air a dhruideadh a mach fa dheoidh.

Ach is e tha an so slighe NUADH. Tha i *nuadh* do bhrigh 'us gum bu ni nuadh reubadh a bhrait, agus dortadh fola Chriosd, leis an robh ùir Gholgotha fhathasd dearg. Tha i *nuadh* a chionn nach 'eil an seann slighe air an d' rainig daoine Dia ann, air do shlighe na 's fearr bhi air a fosgladh. Tha i *nuadh* a chionn gum buin i do 'n chumhnant nuadh agus an cumhnant a 's fearr, a shuidhicheadh air geallanaibh na 's fearr (Eabh. viii. 6–8); agus feumaidh gach ni ris am bheil gnothuch aig Mac Dhé bhi nuadh; thaobh gur e ceann a chruthachaidh nuadh, annsan chaidh na seann nithean seachad, agus rinneadh na h-uile ni nuadh (2 Cor v. 17). Air dhi bhi mar so nuadh air gach doigh, tha i gu h-iomlan eadar-dhealaichte o 'n t-seann slighe. Cha-n 'eil i cosmhuil ri iomadh rathad a tha 'an roinn nuadh, ach anns am faighear earrainnean de 'n seann rathad, an uairean tighinn a stigh oirre, an uairean tighinn tarsuinn oirre, an uairean a dol taobh ri taobh 'us i, agus a rìs a ruith fad 's an aon cheum. Tha an t-slighe ud uile nuadh, gun chosias air bith ris an t-seann slighe. Feumaidh roinn de *mhaith* bhi anns an fhear a gheibhear air an t-seann slighe; am fear a gheibhear air an t-slighe nuadh, feumaidh e bhi 'n a *neoni.* An neach a choisicheas air an t-seann slighe is eigin gun diol e cosguis a thuruis leis an òr, am fear a leanas an t-slighe nuadh is eigin gum faighear lorg an deoir aig, agus comharadh an deoir, agus a bhi air cosguis an atharraich, o thoiseach gu deireadh. Tha an t-slighe nuadh so sàbhailt, cinnteach agus saor; freagarrach do 'n pheacach; tha "cosan nam bochd agus ceuman nan uireasbheach" an sin; tha teid an luchdturuis, ge baoghalt iad air seacharan oirre; leumaidh am bacach mar fhiadh innte, agus seinnidh teangaidh a bhalbhain. Oh, slighe bheannaichte! Is beannaichte iadsan a ghluaiseas innte! Mar charbad Sholaimh tha ùrlar gràidh aice. (Dan. Shol. iii. 10). Cha-n 'eil leomhan an sin, ni mo theid beathach allaidh suas oirre. Is e an Tighearn, neach is e an t-slighe, am fear-iùil agus am fear-coimhid, an compach agus an t-aoibhneas.

Ach tha an t-slighe *beò* cho maith ri nuadh. Tha beatha innte 'us cha-n e bàs. Tha beatha maraon 'n a toiseach 'us 'n a crioch. Is e an neach a tha 'n a shlighe an "Ti beò," oir cha-n ann a mhàin mar an Criosd *marbh* ach mar an Criosd *a dh' èirich* tha e 'n a shlighe. Tha e ag radh cha-n e mhàin is mise an *t-slighe,* ach "is mise a *bheatha.*" Agus mar sin tha slighe aig an dream tha marbh 's a pheacadh

a dh' ionnsuidh an Athar bheò troimh n-a mhac beò. Tha gach ni a bhuineas da beò, oir "annsan tha beatha." (Eoin. i. 41); Uaithsan tha an t-uisge beò agus beothachaidh a tighinn (Eoin iv. 10; an t-aran beò agus beothachaidh (Eoin vi. 15; is esan a chlach bheò agus bheothachaidh (1 Pead. xi. 4); agus is esan an t-slighe bheò agus bheothachaidh. *Tha* an t-slighe uime sin, 'n a beatha, agus *bheir* i beatha.

Tha an t-slighe so freagarrach dhuinn cha-n ann a chionn gu bheil i cosmhuil ruinn, ach gu bheil i calg-dhireach an aghaidh 'n a tha sinn. Is ann a chionn gu bheil sinn 'n ar mic do 'n *t-seann* Adhamh a tha 'n t-slighe nuadh freagarrach dhuinn. Tha slighe an t-soluis freagarrach do ar dorchadas. Tha slighe a mhaitheanais freagarrach do ar cionnt. Tha slighe na naomhachd freagarrach do ar peacadh. Tha slighe na *beatha*—an t-slighe bheò freagarrach do na *mairbh* anns a pheacadh.

Mar an t-slighe bheò, tha i 'toirt beatha dhoibhsan a ghluaiseas oirre. Ceart co luath 's a bheanas na cosan rithe tha sinn air ar beoathachadh. Tha cumhachd-aiseiridh anns gach ceum dhi, air achd agus an dream a ghluaiseas oirre, gum fairich iad beatha a tighinn aisde chum an anam mar le cumhachd diomhair. Tha so 'tachairt air da dhòigh. Tha e 'dùsgadh faireachaidh agus gluasad spioradail 's an anam; agus tha e 'toirt air falbh cionnta. Tha an dream a ghluaiseas ann a faotainn maraon athnuadhachadh ann an Spiorad an inntinn, agus maitheanas do 'm peacaidhean.

Tha aon ni àraidh air an t-slighe so, *gràdh Dhé*. Tha gach ni a chluinnear mu dheighinn a labhairt air a ghràdh so—an gràdh saor so. Seadh mar b' e an gràdh so cha bhitheadh tairbhe 's an t-slighe; agus mar do threòraich e sinn dh' ionnsuidh an neach a tha 'n a ghràdh, dh 'fhagadh e sinn cho truagh 's a tha sinn. Ach tha gràdh an so, gràdh an Ti a ghràdhaich an saoghal air achd 'us gun d' thug e 'aonghin mhic air ar son. Seadh, tha an gràdh an so—is e toiseach, meadhon, crioch na slighe so, an gràdh.

Is e an gràdh so tha 'deanamh na slighe cho freagarrach, cho taitneach, agus cho riarachail. Oir air so chomhlaich tròcair agus fìrinn a cheile, tha ceartas agus sìth air pògadh a chèile. Tha iomadh ni 's an t-slighe luachmhor do 'n pheacach; is e slighe shàbhailt a th' ann, slighe laghail, slighe fhìreanta, agus slighe gràidh. Tha lagh 'us gràdh an so, an taice a chéile a riarachadh coguis a pheacaich, agus 'toirt air aithneachadh gum bheil an t-slighe cho beannaichte 's a tha i fior. Faodaidh sinn ràdh mu a timchioll mar a theirear mu 'n ghliocas "Is slighean taitneas a slighean, agus a ceuman uile 'n an sìth." Tha gràdh 'lionadh an t-saoghail le solus dealrach; tha gràdh a sgiteadh bhlàth air an t-slighe; tha gràdh a seinn oran aoibhneis mar a ghluaiseas sinn romhainn.

Tha slighean an t-saoghail olca, agus tha an t-slighe so maith. O! gabh a stigh oirre, agus coisich oirre! Rach a dh' ionnsuidh Dhé troimhe. Tha slighean a pheacaidh, agus an fhéin, agus na feóla olca—agus a mhàin olca, a ghnàth; ach tha an t-slighe so maith agus a mhàin maith. Oh! roghnaichibh i, agus seachainnibh a chuid eile! Roghnaichibh i nis, mus "bàsaich sibh o'n t-slighe." Leigibh dhibh 'ur seacharain; seachanaibh na ceuman fiar; leanaibh an t-slighe nuadh bheò so. Treòraichidh i sibh gu Dia, agus bheir i dh' ionnsuidh a rioghachd sibh.

A thuilleadh air sin, is peacadh a dhiultadh,—seadh, peacadh nam peacadh. Cha-n e mhàin gu bheil call mòr ann am pilltinn uaith, ach tha cionnt uamhasach ann—cionnt a bhi saltradh fo chois Mac Dhé, agus 'cur an aghaidh Spioraid a ghràis. Is cionnt neochriochnach nis, agus cunnart neochriochnach an deigh so, bhi 'fuireach air leth muigh an dorais. Is diomhain a ràdh gu bheil sibh treibhdhireach, dùrachdach, leanmhuinneach air meadhonaibh. Cha-n iad a h-aon diubh sin an t-slighe. Faodaidh iad an uairibh

bhi cosmhuil rithe ach cha-n i a th' ann. Cha ghiùlan iad 'ur peacadh, cha ghlan iad 'ur n-anam, cha toir iad sìth do 'r coguis. Bithibh iad 'n an companaich maithe air an t-slighe, ach cha dean iad féin SLIGHE. Is e Criosd a mhàin *sin.*

Theagamh gun abair thu, "Cha-n 'eil mise cinnteach am bheil mi air an t-slighe." Is cruaidh an suidheachadh sin, fios gu bheil Dia ann, agus gun fhios an ruig thu e, ged a tha slighe ann. Faodaidh am peacach suarach bhi an sìth air dha na nithean ud a chur as an inntinn, air neo am mùchadh am measg thoilinntinnean feòlmhor, ach cha-n urrainn an t-anam beò bhi aig fois mar sud—seadh, tha e truagh gun roinn de fhios bhi aige gu bheil e air an t-slighe. Chaill e an solus meallta a bh' aig, agus cha d' rainig e air solus nuadh fhaotainn. Dh' fhalbh an t-sìth a bh' aige, agus gidheadh cha d' rainig am fior shìth air. Cha-n urrainn thu fuireach mar so. Ge bith an roinn a th' agad de 'n aithne so, feumaidh tu bhi miannach air ruighinn air.

Dh' fhaodadh tu bhi gun dòchas nan robh an t-slighe fad as, no cruaidh, no cosgail, a suidh air craig chruaidh, a caoineadh do chor, agus ag amharc le fadail ris an tir air nach faod thu ruighinn—ris a bhaile air nach faod thu dol a stigh. Ach cha-n ann mar sin a tha. Tha an t slighe am fagus, an dorus dlù ort, tha an dol a steach saor. Seadh tuilleadh, tha gràdh 'g a do chuireadh a thighinn dlù, a dhol a stigh; tha e 'sìneadh a laimhe riut; a togail suas a ghutha, agus ag ràdh, "So an t-slighe, gluaisibh innte." Seadh, tha i air a comhdach le gràdh, agus tha sinn ag innseadh gur ann duitse a tha i. Tha fuil air a crathadh oirre agus tha sin ag innseadh gur ann duitse a tha i.

O! na tha do bhrigh anns an fhuil ud a choisrig an t-slighe! ag innseadh do 'n pheacach gur an dàsan tha an t-slighe, 'us gu bheil i ullamh! Tha an fhuil ud 'toirt freagraidh do na h-uile ceisd, agus 'cur as do na h-uile eagal. An neach a chi i, is léir dha an ni a riaraich Dia, agus a dh' fhosgail dorus d' a ghràs. Tha i ag radh ris "Na bitheadh eagal ort, is mise a cheud neach agus an neach deireannach, is mise esan a bha marbh agus a tha beò, agus feuch tha mi beò gu bràth." Tha e ag innseadh dha gun toir i sìth d' a choguis, gun duin i beul Shàtain, agus gun toir i misneach do 'n pheacach is ciontaiche ann an tighinn chum Dhé. Is e bhi 'faicinn an fhuil air an t-slighe, agus am brat air a roinn, agus a chaithir-trocair air a foilseachadh bhi 'faicinn na nithean a mhàin bheir misneach do pheacach a bhi pilltinn gu Dia. Cha tusa ach Criosd; is e sin do dhòchas. Cha-n e do chreidimh, ach an fhuil; cha-n e do mhaitheas ach an fhuil; cha-n e a' urnuighean ach an fhuil. Oh! is e sin an t-eolas tha uait.

O eilthirich, rach a stigh! Pill do cheuman an taobh so; faic an rathad gu Dia agus g uais air Na fuirich a mach. Tha stoirm 'us cunnart an sin. Dh' fhaodadh tu aithneachadh fad roimhe an àmsa nach aite dhuit am fàsach. Tha am fàsach féin cuideachd, a fàs 'na 's fàsaile. Tha iomadh aobhar bròin tighinn thugad; tha an talamh air chrith fodhad; cunnartan tighinn na 's fuisge ort, druideadh ort, agus 'g ad dhùineadh a stigh dh' ionnsuidh an aoin dòchais. Nach b' fhearr a bhi stigh! nach b' fhearr bhi fo fhasgadh sgeith an Dia neochriochnaich, no 'n ad allabanach truagh gun dòchas idir, ach a bhi gu siorruidh air d' fhògradh o lathaireachd Dhé.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH 1862.

---

## BLAISIBH AGUS FAICIBH.

(TASTE AND SEE)



"OH blaisibh agus faicibh gur maith an Tighearn," Salm xxxiv. 8. Tha na briathran so aig Daibhidh a toirt gu 'r cuimhne briathran Mhic Dhaibhidh, 'n uair bha e an so air an talamh. Tha iad a 'labhairt mu chuirm, agus'gar cuireadh d'a h-ionnsuidh. Tha Daibhidh ag ràdh, "Tha an Tighearn maith;" is e sin a chuirm. Tha e ag radh, "Blaisibh agus faicibh;" is e sin an cuireadh. Is ann mar sin thubhairt Mac Dhaibhidh, "Tha na h-uile ni ullamh," agus a rìs, "Thigibhse dh' ionnsuidh na cuirme."

Ach a thuilleadh air sin. Tha na briathran ud aig Daibhidh 'toirt gu 'r cuimhne briathran Mhic Dhaibhidh, air dha dhol suas air neamh. Tha iad ag innseadh dhuinn mu uisge na beatha, agus mu 'n tobar bheò a dh' fhosgladh airson anam' iotmhoir an duine. Tha iad le chéile ag iarraidh oirnn òl. Tha Daibhidh ag radh, "Oh blaisibh agus faicibh gur maith an Tighearn;" agus tha Mac Daibhidh ag ràdh, "An neach air a bheil tart, thigeadh e, agus gabhadh e uisge na beatha gu saor."

Seadh; "tha an Tighearn maith;" no mar a tha an t-Abstol Eoin 'g a chur 'an cainnt, "Is gràdh Dia." Is i so ar teachdaireachd. Is i so ar deagh sgeul. Is i so ar teachdaireachd do pheacaich; is i ar deagh sgeul do shiol Adhaimh; do 'n fhad as, agus do 'n fhagus; do 'n Phariseach agus do 'n chìs-mhaor; do 'n ghlic agus do 'n amaideach; do 'n pheacach a 's lugha agus do 'n cheannfheadhna; do 'n pheacach de dheich bliadhna dh' aois, agus dhasan a rainig tri fichead 's a deich. Seadh; "Tha an Tighearn maith," agus ullamh chum maitheadh, agus paillt ann an tròcair; tha e 'n a Dhia làn truacantais, agus gràsmhor, fad-fhulangach, paillt ann an tròcair agus ann am fìrinn," Salm lxxxvi. 5, 15. Tha e "maith, agus a deanamh gu maith," Salm cxix. 68.

Tha lagh ann; gidheadh "is gràdh Dia." Tha fearg ann; gidheadh, tha Dia maith. Tha dioghaltas ann;

gidheadh, tha Dia maith. Tha ard-uachdranachd ann; gidheadh, tha Dia maith. Tha pian 'us tinneas, 'us osnaidhean 'us bàs ann; gidheadh, tha Dia maith. A dh'aindheoin na nithean ud uile, a tha 'an sealladh dhaoine cho iongantach, agus cho fad 'n a aghaidh, tha Dia maith. Tha a mhaitheas neo-chriochnach. Cha n 'eil maitheas ann cosmhuil ris; cho mòr, cho treibhdhireach, cho firinneach, cho foighidneach, cho truasail, cho farsuinn, cho saor!

Eisdeamaid r' a theisdeas m' a thimchioll féin, chum 'us gun aithnich sinn e, 'us gun cuir sinn earbsa as, agus gun teich na h-uile smuain cruaidh agus olc m' a dheighinn. "Is *maith* 'us is dìreach an Tighearn; uime sin teagaisgidh e *peacaich* 's an t-slighe," Salm xxv. 8. "Mairidh *maitheas* Dhé gu bràth," Salm lii. 1. Is maith an Tighearn do na h-uile, agus tha a *chaomh throcairean* os cionn 'oibre uile," Salm cxlv. 9. "Is *gràsmhor*, an Tighearn, agus làn truais, *mall chum feirge*, agus pailt ann an trocair," Salm cxlv. 8. "Do 'n Tighearn ar Dia buinidh trocairean agus maitheanais," Dan. ix. 9. "Agus chaidh an Tighearn seachad f' a chomhair agus ghlaodh e an Tighearn, an Tighearn Dia, *iochdmhor agus gràsmhor*, *fad-fhulangach, agus paillt ann an caoimhneas, agus ann am firinn, a gleidheadh trocair do mhiltibh, a maitheadh aingidheachd agus eusontais, agus peacaidh*," Ecsod. xxxiv. 6, 7. "Co a 's Dia ann cosmhuil riutsa, *a mhaitheas aingidheachd, agus a ghabhas seachad air eusontas iarmaid 'oighreachd? Cha gleidh e a chorruich gu siorruidh a chionn gur toigh leis trocair*," Mic. vii. 18.

Tha an fhianuis so fior. Tha Dia, gun teagamh, an ni 'tha e ag ràdh, agus an ni a dhearbh 'aoinghin Mhac e a bhi, 'n bha e so air thalamh 'n a fheoil. Seadh; tha Dia maith; tha e caoimhneil riusan a tha mi-thaingeil agus mi-airidh; agus is e am maitheas so, an caoimhneas so, gràdh saor so Dhé, a tha air fhoillseachadh dhuinne ann an crann-ceusaidh Chriosd. Ann am pearsa Immanueil, Dia 's an fheòil, chithear an gràdh mòr so; agus trid dortaidh fola Immanueil, tha an gràdh so gu laghail agus gu fìreanta a sruthadh a mach, agus a sruthadh sios dh' ionnsuidh a pheacaich. Is e foillseachadh a ghràidh fhìreanta so do 'n anam, leis an Spiorad Naomh, a tha 'g a lionadh le aoibhneas dolabhairt, agus làn gloire.

Is mòr, gun amharus, gràdh saor so Dhé! Is e gràdh a th' ann aig nach 'eil tlachd ann am bàs an aingidh, ach a tha ag iarraidh gum pilleadh e 'us gum maireadh e beò. Is e gràdh a th' ann nach 'eil toilichte gum bàsaicheadh neach air bith, ach gun tigeadh na h-uile duine chum aithreachais. Is e so an gràdh a thug maitheanas do Mhanasseh, agus do Mhuire Magdalen, agus do Shaul o Tharsus. Is e so an gràdh a ghuil os cionn Ierusaleim, ann an la a h-easumhlachd agus a michreidimh. Is e so an gràdh a chaomhain ar saoghal peacach o linn gu linn, agus a tha a coimhead muillionan de pheacaich o ifrionn. Is e so an gràdh a tha 'sìneadh a lamhan a mach fad an la do shluagh easumhal, agus ceannairceach. Is e so an gràdh a ghabhas truas do 'n ocrach, agus a bheir aran da, aran na beatha; a ghabhas truas do 'n iotmhor, agus a bheir deoch dha; a ghabhas truas do 'n bhochd agus a ni saoibhir e; a ghabhas truas do 'n lomnochd agus a dh' éideas e; a ghabhas truas do 'n dall, agus, a bheir léirsinn da; a ghabhas truas do 'n chiontach, agus a bheir maitheanas da; a ghabhas truas do 'n chaillte, agus a bheir slàinte dha; a ghabhas truas do 'n sgìth, agus a bheir fois dha!

O mhaitheis Dhé, cia dorannsaichte agus dolabhairt 's a tha thu! O Dhé a mhaitheis, cia beannaichte 's a tha iadsan uile a chuireas an dòchas annad! O ghràidh shaoir Dhé, co dha nach 'eil thu fosgailt agus saor! O Dhé a ghraidh, aig am bheil beannachdan cho mòra

'n ad uchd, co a dh' ionnsuidh 'thig peacach ach do 'd ionnsuidh? Agadsa tha tobar na beatha. Asadsa tha amhainn fhiorghlan na beatha a sruthadh. Uaitse tha solus na beatha gu siorruidh a dealradh sios. Is e eolas ort a bheatha; aineolas, am bàs. Tha do ghràdh comasach air beannachd a thoirt air an neach a 's mi-airidh. Tha do chridhe farsuinn gu leòr chum an neach a 's ciontaiche de dhaoinibh a ghabhail a stigh.

Tha an Tighearn maith. Cha-n 'eil 'fhearg ach car tiotadh; 'n a fhàbhar tha beatha; cha-n 'eil corruich ann; cha-n fhailnich a thruas; cha-n iad a smuaintean ar smuaintean, no a shlighean ar slighean. Ciod an fhuath a th' aig do' n pheacadh, ach truas do 'n pheacach! Agus is aithne dha rèite a dheanamh eadar 'fhuath do 'n pheacadh agus a ghràdh do 'n pheacach. Seadh; rinn e réidh iad aig a Chrann-ceusaidh, trid cuirp bhriste agus fola doirte a mhic ionmhuinn, neach ged nach b' aithne dha peacadh a rinneadh 'n a pheacadh air air sonne, chum gum bitheadh sinn air ar deanamh 'n ar fireantachd Dhé annsan.

Is e 'maitheas so Dhé a threòraicheas chum aithreachais. Is e sealladh air a mhaitheas mhòr so, an gràdh eugsamhuil so, cho farsuinn, cho saor, a shàsuicheas an cridhe cruaidh, agus a bheir deoir o shuilibh a pheacaich. Cruadhichidh an lagh; lionaidh ifrionn le h-eagal; duisgidh breitheanas; ach is e gràdh a mhain a dh' oibricheas fior aithreachas, fior bhròn, fior fhuath do pheacadh, fior naire á bhi toirt oilbheim do Dhia. Is e an gràdh saor so, air fhaicinn anns a Crann-ceusaidh, a bheir sith do 'n anam, agus do 'n choguis fo thrioblaid.

Tha e saor. Cha-n 'eil ceangal aig ri ni maith air bith annainn. Cha-n ann o 'n ghràdh againn tha e a sruthadh oir "ann an so tha gràdh, cha-n e gun do ghràdhaich sinn Dia, ach gun do ghràdhaich esan sinne." Cha-n e ar n-urnuidhean a choisinn e; cha-n e ar n-aithreachas a cheannaich e; cha-n e ar maitheas a ghin e. Thainig e thugainn gun iarraidh, gun cheannach, gun toillteanas, mar sholus na maidne, no driuchd an fheasgair. Co dhiubh ni sinn aithreachas no nach dean, is fior gu bheil an Tighearn maith agus gum buineadh d' a mhaitheas ar treòrachadh chum aithreachais. Co dhiubh chreideas sinn no nach creid, is deagh naigheachd an soisgeul; deagh naigheachd thaobh graidh shaoir Dhé ann an tiodhlac aoinghin Mhic. Cha-n 'eil ar creidimh a cruthachadh a ghraidh, no 'deanamh an sgeil maith; cha-n 'eil e ach a gabhail ris a ghràdh a dhiult sinn, agus a toirt dithbheatha do' n deagh naigheachd a chuir sinn uaireigin an suarachas.

Oh, mata, blaisibh agus faicibh gu bheil an Tighearn maith. Tha na h-uile ni ullamh, thigibhse chum na cuirme. Ho gach neach air a bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan!

Bhlais sibh air nithibh eile, agus fhuair sibh iad olc, a màhin olc. Nach blais sibh air so, 'n uair a tha sinn 'toirt dearbhachd dhuibh gu beil e maith, a mhain maith? Bhlais sibh air toilinntinn an t-saoghail, agus fhuair sibh searbh e; bhlais sibh air peacadh, agus fhuair sibh e 'n a dhomblas, agus 'n a bhurmaid; bhlais sibh air an t-saoghal, agus fhuair sibh 'n a dhiomhanas e; bhlais sibh air a chreutair agus fhuair sibh 'n a mhealladh e. Nach blais sibh nis air Dia 'us nach faic sibh gu bheil e maith? Tha sibh ag iarraidh arain air an t-saoghal; tha e' toirt cloiche dhuibh. An dean Dia so? Tha sibh ag iarraidh ubha air; tha e 'tairgse scorpion duibh. An dean Dia so? Tha e ro mhaith, ro ghràsmhor, ro ghràdhach, chum magadh a dheanamh mar sin air a chreutair a 's miosa. Oh, thigibh mata, agus blaisibh, faicibh, gu bheil e maith. Thigibh, ithibh de 'n aran neamhaidh so. Thigibh, òlaibh de 'n uisge neamhaidh so. An sin sàsuichear 'ur n-ocras, agus riaraichear ar tart a chaoidh. Anama shròthail bhochda! tha Gliocas a labhairt ribh agus ag radh, "Thigibh, ithibh,

de 'n aran so, agus òlaibh de 'n fhion a mheasg mi ; treigibh nithean amaideach agus bithibh beó, agus imichibh air slighe na tuigse."—Gnath. ix. 5, 6.

Tagraim riut, anama neobhasmhoir. Guidheam dhiot, air tròcairibh Dhé pilltinn dh' ionnsuidh tigh d' athar, agus dearbhadh a chur air paillteas a bhuird. Tha a dhorus fosgailt gu farsuinn ; agus tha e 'n a sheasamh mar a bha Abraham, ullamh chum dibheatha 'thoirt do 'n eilthirich. Is esan a mhain a 's urrainn do bheannachadh. Is e a ghràdhsa a mhain 's urrainn do dheanamh sona. Tha gu leòr de ghràdh ann air do shon ; agus ni a ghràdh an searbh milis, tha e 'leigheas euslaint, a deanamh a bhochd saoibhir, agus a tionndadh bròn gu aoibhneas: na pill uaith. Dh' òl thu á tobraichean eile ; nis, mu dheireadh, air dhuit an talamh a chuairteachadh, thig an so; òl as an tobar so. An sin. cha bhi tuilleadh tart ann ! no tuilleadh ocrais ! no miann neoshasaichte ! Cha bhi dòchas meallta ann ! no suilean trom, agus ceann euslan ! no uamhasan coguis mhishuaimhnich ! No eagal á Dia feargach ! no criothnachadh roimh 'n bhreitheanas ! Tha na h-uile ni ceart ; oir is le Dia thusa, agus is leatsa Dia ! Fhuair thu àite'n a chridhe, agus fhuair esan àite 'n ad chridhse ! Is leat maitheanas, 'us sith, 'us beatha, agus rioghachd shiorruidh !

Oh, blaisibh agus faicibh gu bheil an Tighearn maith. Oh, glacaibh cupan na slainte,, agus òlaibh e a chaoidh !

Bha luchd-turuis uaireigin a siubhal fasaich mhòir Shinai. Bha an la teith ; bha a ghaineamh tioram ; bha na cragan garbh ; bha an t-uisge 'n an searragaibh blàth, agus, làn cré. Bha iad a coiseachd air na camhalaibh aca ach an ruigeadh iad an aite-taimh trath feasgair. An tiotadh dh' fhàg na h-Arabaich iad, agus streap iad suas am measg sgoltan nan crag. An ceann uine ghoirid, thill iad, agus thug an Ceannfeadhna dhoibh soitheach mòr cré lan uisge uir, fhuair, 'g a chumail suas ri'm bilibh tartmhor, agus ag radh gun robh e *tayeb*, is e sin *maith.* Dh' òl iad an t-uisge fuar as a chraig, agus dh' ùraicheadh iad.

Is ann mar so a ghabhas sinn an t-uisge fuar, glan, neamhaidh o Charraig nan Al, agus a chumas sinn suas e ri bilibh tioram truagh a pheacaich. Cha-n 'eil uisge 's an talamh do 'n anam, O fhir-turuis an fhàsaich ! Tha teas, tiormachd, gruaim an fhàsaich air gach laimh ; agus a dh' aithghearr feumaidh tu suidhe sios, a fannachadh, agus a' bàsachadh ! Ach an so tha uisge —uisge beó ; tha sinn 'g a chumail ri do bhilibh tartmhor. Ol, agus mair beò gu bràth. Is e soitheach cré anns am bheil an t-uisge ; ach cha-n 'eil call an sin. Ged a b' òr e is ann 's an *uisge* agus cha-n ann 's an *t-soitheach* tha a bhuaidh. Na pill uaith. Tha beatha d' anama ann. Is ann air do shon a tha e. Riaraichidh e do thart. Ni e sona thu. Lionaidh e do chridhe. Bheir e leigheas, sìth, beatha, dhuit ! Agus ni e *nis* e, cha-n ann 'n uair a thig thu gu bàs fhaotainn a mhàin, ach a *nis.* Cha ruig thu leas feitheamh ; tha e an so. Cha ruig thu leas a cheannach ; tha e saor. Cha ruig thu leas bhi fo eagal ; tha Dia 'g a d' iarraidh, le firinn, chum nan uisgeachan. Labhair Criosd ann an gràdh 'n uair a dh' éigh e, " Ma tha tart air neach air bith thigeadh e do 'm ionnsuidhse agus òladh e." OH BLAISIBH AGUS FAICIBH GU BHEIL DIA MAITH !

---

Tha e air iarraidh airna cairdibh leis am bu mhaith a bhi cobhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street. Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHARAIDH 1862.

---

## "AIR MO GHAIRM. ACH GUN BHI ULLAMH."

("CALLED, BUT NOT READY.")



AIR cnoc, ann an earrainn ro àluinn de Shasuinn, tha Caisteal L—— r 'a fhaicinn. Agus ge b' àluinn na bha an taobh a mach de na ballachaibh ud, bha ni na b' àluinn fhathasd 'n an taobh a stigh.

Bha Fionnghal L—— 'n a dilleachdain, agus ro bheadarrach aig brathair a h-athar s 'a mhnaoi, a ghabh i mar an leanamh féin, a chionn nach robh clann aca. Og, maiseach, de nadur ionmhuinn, stuaim, choisinn i gràdh gach aoin. Cha b' urrainn farmad bhi rithe, oir cha robh i uair air bith, a reir coslais, a smuaineachadh m' a timchioll féin.

Ach cha robh Fionnghal *coimhlionta.* "Ghràdhaich i *an creutair* na 's mo no 'n *Cruithfhear.*" Ann an aon fhocal, bha i "*a réir cumaidh an t-saoghail so,*"—cha robh i air "a *cruthatharrachadh* trid athnuadhachaidh a h-inntinn." Cha do threòraich trocairean Dhé i, mar a tha iad air am foillseachadh nan an obair iongantaich an t-saoraidh, chum i féin a thoirt seachad 'n a "h-iobairt bheò, naomh, thaitneach, do Dhia, mar sheirbhis reusonta;" ni mo a rainig ocal Dhé, mar chlaidheamh dha-fhaobhair, air a h-anam 's an leth steach, mar "fhear-breth air smuaintibh agus rùnaibh a chridhe."

Is fior gun robh *a bhithbhuantachd,* air uairibh, 'n a smuain a bha 'n a chùram d' i, agus gun robh roinn de dhearbhaidhean aice a thaobh staid a h-anama an lathair Dhé. Bha minisdear na sgìreachd, Mr S——, 'n a dhuine a shearmonaich Criosd, ann am faide agus ann an leud a ghràidh iongantaich, mar a tha sin soilleir ann an obair an t-saoraidh. Agus an uair a leudaich e air cliù na muinntir aig an robh an cosan ag imeachd air an t-slighe aimhleathan a threòraicheas chum beatha, gheibhteadh amharus ann an cridhe Fhionnghail nach robh *a cosan féin* air an t-slighe ud, ach gur ann bha i air aon no h-aon de na frithrathadaibh a tha 'tarruing a dh' ionn-

* Tha na *litrichean-toisich so* gun suil air bith ris an fhìor ainm.

suidh "na slighe leathuinn a tha 'treorachadh chum sgrios."

Bha na h-amharusan ud a fhuair àite, air uairibh, ann an coguis Fhionnghail, air an deanamh aithnichte gu tric do Mhrs S——, bean a mhinisdeir. Bha gràdh mòr aig Mrs S—— air Fionnghal; agus is *iomadh, iomadh* ùrnuidh a chuir i suas air a son.

Theireadh Fionnghal rithe,—"Na 'n robh mise air mo chridhe a thoirt do Dhia, mar a tha sibhse ag iarraidh, agus gun diultainn an sin bhi 'dol am measg an ni ris an abair sibhse diomhanais an t-saoghail, bhitheadh bean brathar m' athar lan corruich, ni mo b' urrainn diomb brathar m' athar L—— a ghiùlan. Fhreagradh Mrs S ——, "O, Fhionnghal! cha chuimhne leat na tha am Biobul ag radh mu' n dream tha '*eagallach*' cho maith ris na 'michreidmhich,' gum bi an cuibhrionn aca anns an '*loch a tha 'losgadh le teine agus pronnusg.*' Nach fhaod thu na leanas fhagail ann an laimh d' Athar neamhaidh? Tha na h-uile cridhe 'n a laimhse, agus is urrainn e an tionndadh mar a thionndaidheadh e cursa na h-aimhne againn. Air neo dh' fhaodadh tu bhi 'n ad mheadhon ann an iadsan a theàrnadh."

An deigh leithid so a chonaltradh gheibheadh Fionnghal bhochd a cridhe trom, agus, air uairibh, rùnaicheadh i gun deanadh i seirbhis do Dhia. Ach, mo thruaighe! chuireadh a cheud ghaoth buairidh sgapadh anns na h-uile smuain cudthromach a bh' aice. Cha d' fhuair Fionnghal aithne riamh air *a laigse féin.* Na 'n robh i air bhi foghlum a bhi gun earbsa aisde féin, agus air a glùnaibh a laigse aideachadh do Dhia, dh' éisdeadh esan r' a guth. Bu bheag a chosgadh e dhith an sin pilltinn o dhiomhanas na slighe air an robh i.

Bha cridhe blàth Fhionnghail làn truais dhoibhsan uile a bha fo thrioblaid, agus air an aobhar sin rinn i mòran saothrach am measg nam bochd. Dh' fhurtaich i air an éigin le mòr chairdeas; agus ma bha bròn aca, bheireadh i oidheirp air misneach agus sòlas a thoirt doibh. Ach do 'n spiorad a bha "'saothrachadh agus fo throm eallaich" cha b' aithne dhith focal "a labhairt ann an àm." Cha b' aithne dhith an seòladh a dh' ionnsuidh croinn-ceusaidh Chriosd airson sòlais, oir cha b' aithne dhith féin a bhuaidh-leighis a bh' air. Thairg i teagasg 's an Sgoile-Shabaid, agus ghabhadh gu toileach ris an tairgse. Cha d' rinn so dad de sheideadh suas oirre, oir bha i de nadur cho treibhdhireach, gur ann a dh' fhairich i 'na ni goirt e, a thaobh gun robh aice ri bhi moladh do 'n chlann teagasgan agus cleachdaidhean's an robh lan fhios aice gun robh i féin fad air dheireadh. Agus an uair bha an dleasdanas seachad, bha féin-dhiteadh aice, agus i a cur 'n a h-aghaidh féin mar cheilg gun robh i a cur roimh na chlann caithebeatha naomh, neolochdach Iosa mar an eiseimpleir, 'n uair nach robh i fein a strì ri bhi 'g a leantuinn. Labhair i riu mu a ghràdh agus a thròcair ann am bàs fhulang air son pheacach, an uair 'bha i 'deanamh tàir air a ghràs, agus a toirt gràidh do 'n dearbh ni a thainig esa chum ar saoradh uaith. Chuir i i féin am measg na muinntir mu 'm bheil e air a ràdh, "Ma ghràdhaicheas neach air bith an saoghal cha-n 'eil gràdh an Athar ann."

An uair a bhitheadh obair na sgoile seachad, choisicheadh i dhathigh le cridhe muladach, an dòchas fhathasd gun d' thigeadh an uair oirre, no gum bitheadh cuisean freagarrach, chum a toirt gu bhith mar bu mhaith leatha a bhi, 'us nach bitheadh a cridhe na 's fhaide air a roinn mar a bha e.

B' ann 's an earrach air a bhliadhna 18—runaich bean brathar a h-athar gun d' thugadh i a Fionnghal ionmhuinn gu bhi 'dol am measg chuideachdan agus fhaladhà Lunnain. Bha iomadh ni de ghnè eile ann an inntinn Fhionnghail. Bha i uair 'us uair air tì a ràdh ri piuthar a h-athar nach leigeadh a coguis leatha 'dhol am measg na cuideachd diomhain, agus nan cleachdaidhean faoine gus an robh iad 'g a seòladh.

bha Mrs S—— 'g a daigheachadh anns a bheachd so; ach an uair a thainig an dearbhadh dh' fhailnich a misneach, no bha ni eigin 'n a h-inntinn a bha miannachadh nà nithean ud fhaicinn air an robh cuid a toirt cliù cho mòr. "Mata, ma theid mi ann" ars' ise ri Mrs S—— "is e mo rùn gur e an uair mu dheireadh a ni mi e, agus an uair a thilleas mi do 'n dùthaich bheir mi aire a mhàin do nithean maith, agus do 'n diadhachd." Dh' amhairc Mrs S—— oirre le mulad. Cha b' urrainn i ach a leantuinn le a deoir agus a h-urnuidhean. Cia lionmhor iad a chuir, mar a rinn Fionnghal L—— an dearbhaidhean ann am beag suim, a diochuimhneachadh mar a deir an Sgriobtuir, nach "deanar fanoid air Dia" agus mar a *chuireas* duine, gur ann mar sin a *bhuaineas e.*

Bha an teaghlach a nis a gabhail tàimh 'an Lunnun, agus bha Fionnghal a seòladh air aghaidh cuain fasain agus toilinntinn an t-saoghail; agus cha-n iongantach air dhith guth a coguis a mhùchadh, ged a leigeadh i i fhéin leis an t-sruth gun agadh gun diultadh. Bha i cho sgith m' oidhche mar a rainig i a seòmar—no bu choir dhomh a ràdh 's a *mhaduinn*—nach robh àite ann do smuaineachadh air a cor agus do fhéin-cheasnachadh.

Bha cruinneachadh mòr air feasgar aoin la aig tigh brathar a h-athar, a chruinnich chum toilinntinn do nighean a bhrathar.

Mar a sheas Fionnghal ri taobh a ban-charaid a cur failte air na h-aoidhean mar a rainig iad, cha-n fhacas riamh i le a cairdibh a sealltuinn na 's maisich. Mar a ghluais i gu gleusda, eutrom's an dannsa, cha robh suil nach do dhearc le tlachd air Fionnghal.

Bha i a réir coslais gle shona. An robh féin-thlachd a deanamh suas roinn d' a sonas?

Mar a chaidh an oidhche seachad agus a dh' fhàs an dannsa na 's beothail, thainig air ball atharrachadh mòr air cor na cuideachd ud. Dh' fhàs aghaidh mhaiseach Fhionnghail a thiotadh cho bàn ris an t-sneachda; thainig fannachadh oirre, agus thuit i, nar b' e gun d' rug cairdean oirre 'n an gairdeanaibh.

"Oh! thugaibh dh' ionnsuidh mo sheòmair féin mi" ghlaodh i, "tha mi *gle thinn.*"

An ceann ùine ghoirid ghiulan iad d' a seòmar i, agus leig iad air leabaidh i. "Cha-n fhad gus am bi thu na 's fearr, a ghràidh," ars' bean brathar a h-athar; "cha-n 'eil ann ach fannachadh beag." Cha do fhreagair Fionnghal guth, bha a suilean duinte, agus luidh i gun charachadh. An deidh beagan mionaidean dh' fhosgail i iad, sheall i ri pinthar a h-athar le sealladh làn amhghair 'us mulaid, agus thubhairt i le guth iosail, ach iongantach geur, "*tha mi air mo ghairm—ach cha-n 'eil mi ullamh*"!

Bha dealt a bhais a tuiteam gu luath air a bathais fhuar. Cha d' fhàg suidheachadh gnuis an lighich a chaidh a ghairm le cabhaig d' a h-ionnsuidh àite dòchais d' a cairdibh a thaobh cor Fhionnghail ionmhuinn. Thuit briathran na h-inghin 'us i nis dlù do 'n bhàs air cluais a bancharaid mar theachdaireachd a bhàis féin.

Ciod e is ciall duit, Fhionghail, ghraidh, le bhi ag radh nach 'eil thu *ullamh?* thusa nach d' rinn cron riamh, ni mo a thubhairt droch fhocal! thusa bha direach 'n ad *aingeal*, 'us thu ag ràdh nach 'eil thu *ullamh?* Co a theid do fhlaitheanas mar teid thus 'ann?

"O, cuiribh a dh' iarraidh Mhr F——" ars' Fionnghal; "iarraibh air urnuidh 'dheanamh air mo shon."

Cha b' fhad gus an d' thainig Mr F——: bha e 'n a mhinisdear solusach, agus 'n a charaid dlù do 'n teaghlach. Mar a labhair e beagan fhocal chaoimhneil rithe, dh' amhairc Fionnghall suas, agus le mòr eigin agus ann an briathraibh briste, thubhairt i "—Cha-n 'eil annam ach cealgair truagh! b' aithne dhomh an ni 'bha ceart; seadh, theagasg mi e do mo sgoilearaibh bochda 's a sgoil Shàbaid;—labhair mi riu mu *naomhachd;* —ach chuir

mi féin mo chúl ri Dia ;—mhùch mi guth coguis, agus tha Dia air mise thoirt seachad do leirsgrios !—*Tha mi air mo ghairm—ach cha-n 'eil mi ullamh !*"

"Tha mi ag aideachadh gur fior sin uile, a bhancharaid oige bhochd" ars' esan, 'us e glacadh a laimh fhuair," tha mi 'creidsinn gun robh do pheacaidhean ro anabharrach ; ach cha-n 'eil sin ach a nochdadh cliù gràis fhad-fhulangaich, agus graidh chaoin an Ti a chaomhain thu gus a so, agus a thubhairt,—' *Esan a thig do 'm ionnsuidhse, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e.*" Ann a mhòr ghràdh thug e an dàil so dhuitse, chum agus gun amhairceadh tusa ris, agus gun bitheadh tu air do thearnadh. Nam bitheadh do pheacaidhean mile uair na 's lionmhoire, agus de 'n dreach a 's duibhe, bhitheadh aon bhoinne de' n fhuil aig comasach air an dubhadh as. Creid mise, Fhionnghail, agus cuiridh e d' anam 'neolochdach, agus neochoireach 'n a làthair.' Rinn d' Athair neamhaidh na b' urriann gràdh a dheanamh ann an tiodhlac a Mhic ionmhuinn, agus tha an Spiorad Naomh ag ràdh gun "glan fuil Iosa Criosd, a Mhic o na h-uile peacadh ;' Comharraich na briathran ; cha-n 'eil iad ag ràdh ' o 'n peacadh *ud*, no o 'n pheacadh *ud eile*,' ach o na *h-uile* peacadh.' Innis dhomh, Fhionnghail, gu bheil thu 'g a chreidsinn agus gu bheil thu sona 'n a ghràdh.

Dh' amhairc Fiounghal air, 'us neul truagh na h-ainearbsa air a gnuis agus le osnadh throm, dh' aithris i—*Tha mi air mo ghairm—ach cha-n 'eil mi ullamh !*"

B' iad so na briathran mu dheiread a chualadh aice.

An sin dhoirt Mr F—— a chridhe mach ann an urnuidh dhùrachdaich airson Fhionnghail bhochd, ainearbsaich, 'us i ri h-uchd bais.

Bha buill a cuilsle nis a dol na 's anmhuinue, agus an uine ghoirid chaill i a mothachadh. Mus tainig a mhaduinn bha Fionnghal òg 's an t-siorruidheachd.

Is fada, fada bhitheas fuaim nam briathran ud a serim 'an cluasaibh na muinntir a bha timchioll air leabaidh a bàis,—" *Tha mi air mo ghairm,—ach cha-n 'eil mi ullamh.*

Faodaidh an cunntas fiirrnneach so mu bhàs Fhionnghail L——tighinn fo bheachd leughadair oige air choireigin, a dh' fhaodas ni fhaicinn ann cosmhuil ris ua dh' fhairich i féin. Ri 'n leithid so, ris na h-uile neach, theirinn, Na cuiribh carbsa as 'ur rùn féin ;—iarraibh air Dia *gràdh an t-saoghail a thoirt as 'ur cridhe.* Na cuiribh 'ur dearbhaidhean ann am beag suim, mus fhàs iad na 's lugha gach la, gus am *bàsaich* iad gu h-iomlan fo bhuaidn chùramah an t-saoghail, mar a thig na laithean oribh. Glacaibh focal Dhe. Iarraibh leithid a dh' ullachadh cridhe 's a ni comasach sibh air *slighe na h-umhlachd a thaghadh, dh' aindheoin a chunnart*, agus dealraichidh solus Dhé air 'ur slighe 's a bheatha so, agus ann an uair'ur bàis bithidh dòchas "oighreachd nam naomh ann an solus" agaibh.

Cha bhi agaidh ri ràdh an sin—" *Tha mi air mo ghairm—ach cha-n 'eil ullamh.*"

*(Abridged—from Narrative lately published by J. Nisbet & Co. London.)*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH 1862.

## PEACAIDHEAN UAIGNEACH.

("SECRET SINS.")



Tha féin-fhìreantachd ag éiridh ann an ceum o uabhar, ach gu h-àraidh o aineolas air lagh Dhé. Is ann a chionn nach aithne do dhaoinibh ni air bith, no ro bheag mu lagh Dhé, a tha iad a meas gu h-amaideach gu bheil iad fìreanta. Cha-n aithne dhoibh spioradalachd mhòr, agus ard-cheartas an lagha, no bhitheadh beachdan eile aca. Bitheadh aithne aca aon uair air cho geur 's a bhuineas an lagh ri 'n smuaintibh, cia mar a ghabhas e gnothuch ri gach gluasad inntinn a th'aig an duine, agus cha-n 'eil creutair ann an cruitheachd Dhé a ghabhadh air a mheas gu bheil e féin fireanta an lorg cho naomh 's a tha a dheanadais agus a smuaintean.

Ach tha mi a nis 'dol a chomharrachadh daoine aig a bheil peacaidhean air a bheil iad féin fiosrach, ged nach aithne do dhaoinibh eile iad. Is tric a thionndaidheas sinn clach ann an eaglais aideachail Dhé, agus is gorm, ùr, a bha samhladh na diadhachd, mar am feur, a fàs timchioll oirre, agus b' uamhas leinn an uair a chunnaic sinn nach robh fodha ach gach gné bheathaichean snaigneach, a bha 'n an gràin leinn, agus leis an fhuath a bh' againn do 'n cheilg a bh' ann, 's ann a ghlaodh sinn, "Is breugach gach duine air bith; cha-n 'eil ann 's an urrainn sinn earbsa air bith a chur." Cha-n 'eil so fior mu na h-uile neach; ach is leor na tha sinn a faicinn de mhidhilseachd ar comh-chreutairean gu bhi 'g ar toirt gu dimeas a bhi againn air daoinibh, a thaobh gur urrainn iad na h-uiread a ghabhail orra, agus iad a bhi gun treibhdhireas ann a dheanamh. Ribhse a 's urrainn peacadh a dheanamh gu h-uaigneach agus aideachadh a dheanamh cuideachd; ribhse, dhaoine, a dhùineas na dorsan agus a ghniomhaicheas peacadh ann an uaigneas; ribhse labhraidh mi.

1. *'S a cheud àite, amaideas pheacadh uaigneach.*

A chealgair, is maiseach thu ri amharc ort; do ghiùlan o 'n leth mach dìreach, gràdhach, fialaidh, caoimhneil,

agus mar a bhuineadh do Chriosduidh; ach tha peacadh agad nach fhaca suil duine fhathasd. Theagamh gur e misge uaigneach. Càinidh tu am misgear 'n uair a chi thu e gun chomas nan cos air an t-sràid; ach 's urrainn tu fhéin an ni ceudna a bhi agad gu h-uaigneach. Faodaidh e bhi gur e miann, no peacadh eile a th' ann; cha-n 'eil ormsa 'bhi 'g a iomradh an so. Ach, a chealgair, tha sinn ag ràdh riut, is amadan thu 'n uair a bheir thu àite do' pheacadh uaigneach, agus is amadan thu a thaobh so, nach 'eil e 'n a pheacadh uaigneach; *tha e aithnichte* agus foillsichear aon la e; theagamh, 'an ùine aithghearr. Cha-n 'eil do pheacadh uaigneach; chunnaic sùil Dhé e; pheacaich thu 'n a fhianuis; Dhùin thu an dorus, tharruing thu sgàile air an t-solus, dhruid thu sùil na greine a mach, ach tha sùil Dhé 'faighinn slighe troimh dhorchadas. Cha-nfhaodarniacheiltinn o Dhia. Tha an saoghal mar a tha an sgipe gloine 's am faicear seilleanan corr uaire; chi sinn gach earrainn de 'n obair aca. Is ann mar sin a dh' amhairceas Dia sios, agus a chi e na h-uile ni. Fhir-mionnan! Cha mhòr neach as an do ghabh thu sgàth a chuala do mhionnan; ach chuala Dia e. Oh! thusa tha 'caitheamh beatha neoghloine, agus gidheadh 'tha 'n ad mharsanta ainmeil aig an t-saoghal, air dheadh chliù aig daoinibh, tha d' euceartan uile aithnichte, sgriobhta ann an leabhar Dhé. Tha leabhar-cuimhne aige do 'd pheacaidhean uile; agus ciod i a bharail 'bhitheas agad 's an la ud, 'n uair a leughas Dia aisde eachdraidh do chleachdaimh uaignich, agus a chluinneas daoine agus ainglean e?

II. *Truaigh nam peacadh uaigneach.* De na h-uile peacach, is e am fear a 's truaighe am fear a ni aideachadh air an diadhachd, agus gidheadh a tha 'caitheamh a bheatha 's a pheacadh. An duine a tha follaiseach 'n a eucoir, a ghabhas a ghloine 'n a laimh agus a their " Tha mise 'n am mhisgear, agus cha-n 'eil naire orm as," bithidh e truagh thar innseadh 's an t-siorruidheachd, ach tha beagan toilinntiun feolmhoir aige an so. An duine a mhalluicheas agus a mhionnaicheas, agus a their " Is e so mo chleachdadh, is fear anacainnt mi," agus a dh' aidicheas e, tha aige co dhiubh gnè tlachd air chor eigin; ach an duine a choisicheas le seirbhiseach Dhé, a tha ann an daimh ri eaglais Dhé, a tha 'gluasad am fianuis pobuill Dhé, agus ann an comunn riu, 's a tha rìs beo 's a pheacadh, cia cho truagh s a tha a chor! La de na th' ann tha fior nadur an duine air a dheanamh follaiseach; tha e an sin gu seolta air a chuir gu sud fholach a rìs; ach an ath la tha rud eile a briseadh a mach, agus tha e mar sin fo eagal an còmhnuidh a cur breige ri bréig, chum coslas na firinn a chur air a bhreug mu dheireadh a rinn e, 'us a cur mealladh ri mealladh chum e fhéin a dhion. Is urrainn mi giùlan leis an duine a tha follaiseach 's an eucoir a th' aig, agus nach 'eil ag aideachadh a chaochlaidh, ach am fear a dh' aideachas, 's a bhruidhneas, 's a ghabhas air gu mòr, 's a ni urnuidh, agus gidheadh a tha beò 's a pheacadh cha-n 'eil giùlan agam leis. Bi air do chaithris roimh an aideachaidh a tha mar chéire nach giùlan teas na gréine; bi air do chaithris an aghaidh caitheamh-beatha a dh' iarras da aghaidh a bhi air mu 's urrainn da tighinn troimhe; an rud a bhitheas tu, bi ann. Ma 's e do rùn seirbhis a dheanamh do Shatan na gabh ort bhi 'n ad sheirbhiseach aig Dia; agus mu 's maith leat seirbhis a dheaamh do Dhia, dean le 'd uile chridhe e.

Is cruaidh an ni do 'n duine beatha na ceilge, oir 's e th' ann aon neach a mealladh agus moran 'g a fheitheamh; agus gun teagamh is ceaird thruagh i, a bheir leatha mu dheireadh, 'n uair a ruigeas i airde, briseadh ro mhaslach

III. Ach a nis, a rìs, cionta, *cionta mòr a pheacaidh uaignich.*

Nis, Eoin, cha-n 'eil thu a meas gu bheil peacadh air bith ann an ni mar fhaicear le daoinibh e, am bheil? Is mòr am peacadh leat rud a ghoid o do mhaighistir ma 's e 'us gum faighear aithne air—ach mur fhaighear—cha-n 'eil cron idir ann. Agus, thusa, a dhuine-uasail, tha thu a meas gur peacadh mòr duine a mhealladh ann an gnothuch marsantachd, ma gheibhear a mach e—ach mur fhaighear—cha-n eucoir, a th' ann; "na abair focal mu dheighinn, is e gnothuch ceannachd a bh' ann; cha-n fhaodar buintinn ri leithid sin; cuir nach fhaighear a mach, carson a gheiblteadh coire dhoibh?" Tha am peacadh aig mòran dìreach a réir 'us mar gheibh càch aithne air. ach cha-n ann mar sin bu chòir a bhi; Tha am peacadh 'n a pheacadh co dhiubh chi an saoghal e no nach fhaic.

Nis, is e mo bharailse gur e am peacadh uaigneach am peacadh a 's miosa uile, a chionn gu bheil e a nochdadh gu bheil aicheadh air bith Dhé ann an cridhe an duine a chuireas 'an gniomh e. Their thu, ciamar. Tha a thaobh ged dh' fhaodas e aideachadh a bhi aige, tha mise ag ràdh gu bheil e 'n a fhear-aicheadh air bith Dhé 'n a chleachdadh, ma tha e 'deanamh aideachaidh bhreagha 'am fianuis dhaoine, agus a rìs a peacachadh ann an uaigneas. Bu mhaith leam na 'm b' urrainn mi toirt air na h-uile duine amharc air fhéin, agus a pheacadh uaigneach fhiosrachadh. So, fhirleughaidh, ciod e? Thoir chum an t-soluise, theagamh gum bàsaich e an'sin. Innis do 'd choguis ciod e. Amhairc air, aidich e am fianuis Dhé. Ach gabh aithne air so—gur cionta do chionta co dhiubh gheibhear a mach e no nach fhaigh, agus ma tha eadardhealachadh ann gur e am peacadh uaigneach a 's miosa.

IV. Faic rìs *cunnart a pheacaidh uaignich.* Is e an cunnart a th' ann nach urrainn duine peacadh beag a dheanamh ann an uaigneas gun e bhi 'briseadh a mach ann am peacadh follaiseach 'an ùine ghoirid. Cha-n urrainn thu crioch chur roimh na pheacadh, ged a shaoileas tu gur urrainn. Cho cinnteach 's a chuireas tu aon chlach air an dùn an diugh, cuiridh tu te eile ann am maireach, ach an tig an dùn beag le cuid 'us cuid gu bhi 'n a charn mòr. Cha chuirear srian 's a pheacadh chum a chasgadh. Their thu, "Gabhaidh mi beagan dibhe air uairibh, cha ghabh mi a mhisge ach ainmig. Cha-n fhaic neach air bith mi; theid mi a chodal air ball." Is ann bhitheas a mhisg ort air na sraidibh a dh' aithghearr. Their thu, "Cha-n 'eil mi 'dol a leughadh ach aon leabhar faoin; folaichidh mi e ma thig neach air bith stigh." Bithidh e follaiseach agad fhathasd. Their thu, "Cha teid mi' 'measg na cuideachd ud ach corr uaire." Theid thu fhathasd ann na h-huile la, 'us gheibh i leithid a bhuaidh ort, nach urrainn thu fuireach as. Rìs feuchaidh tu ri do thogradh uaigneach fholach, ach cha-n urrainn thu; brisidh e mach ort. An duine a tha 'g a thoirt fhéin gu h-uaigneachdo 'n pheacadh, thig a bhathais le cuid 'us cuid gu bhi 'n a umhacheud uair a pheacaich e, sheas am follus air a ghruaidh r 'a chuimhneachadh air; an ath uair, cha robh am follus ann, ach crith beag; an treas uair, bha sealladh an fhein-dhitidh air, ach gun chrith 's am bith; an ath uair, bha am peacadh n' a bu mho, agus le cuid 'us cuid thainig e gu bhi dàn an aghaidh Dhé. Theid daoine na 's doimhne 'us na 's doimhne 's an eucoir.

Ach tha aireamh de fhior chriosduidhibh a tha 'cur peacaidh uaignich 'an gniomh. Their iad gur e peacadh beag a th' ann, agus caomhnaidh iad e. Bitheamaid air ur faicill an aghaidh peacaidhean beaga. Bheir peacadh beag, mar chlach bheag anns a bhroig, air fearturuis gun coisich e gle mhall do fhlaitheanas. Leigidh peacaidhean beaga, mar mhearlaich beaga, peacaidhdhean mora stigh air an dorus. Cha-n fhaod sinn àite a thoirt do luchd-

brathaidh; is e th' ann ceannairc an aghaidh Rìgh neimh.

V. Agus a nis, tha mi 'dol a thagradh gu dichilleach ri cuid agaibh, a chaidh a bhioradh le Dia ann 'ur coguisibh. Thainig mi gu guidheadh ribh, ma dh' fhaodas e bhi, eadhon le deuraibh, gun leig sibh 'ur peacaidhean uaigneach dhibh. Tha aon neach agam an so airson a bheil mi a moladh Dhé; ged nach aithne dhomh an duine tha gràdh agam dha. Cha mhòr nach 'eil e air eigneachadh chum bhi 'n a Chriosduidh; tha e eadar da bharail; is e a rùn seirbhis a dheanamh do Dhia, tha e a strì am peacadh a leigeadh dheth, ach tha e 'g a fhaotainn cruaidh, agus cha-n 'eil fhios aig fhathasd ciod e 'ni e. Tha mi a labhairt ris le gràdh mòr; a charaid, an lean thu ris a pheacadh agus thu 'dol a dh' ifrionn leis, no an treig thu e, chum thu 'dhol do fhlaitheanas? Is i so a cheisd. "Ma 's e Dia a 's Dia ann dean seirbhis da, ach ma 's e Baal dean seirbhis dhasan." Ach a nis, roghnaich dhuit fhéin gu cùramach, agus gun tugadh Dia cabhar dhuit chum a dheanamh! Na abair gun dean thu e gun an cosgus a chunntadh; cuimhnich gu bheil do mhiann r' a chur uait, do thoil-inntinn r' a chlaoidheadh! an urrainn thu a dheanamh air sgàth Chriosd? An urrainn? A pheacaich cha chaoidh thu gu bràth an roghainn ud, ma ni Dia thu comasach air a dheanamh.

Oh! 'n uair a thig am peacach an lathair Dhé mu dheireadh, an labhair e mar a ni e nis? Ni Dia follaiseach a pheacadh uaigneach; cha-n abair am peacach an sin, "A Thighearna, dh' fhairich mi mo pheacadh uaigneach cho milis, nach b' urrainn mi a thréigsinn." Bi atharrachadh ann an sin, a réir mo bheachdsa. Their thu nis rium "*Tha thu ro gheur;*" an abair thu sin ri do Dhia 's an aghaidh? "*Tha mi 'cur romham am peacadh so a chumail agam.*" An abair thu sin aig cathair breitheanais Dhé! Cha bhi a chridhe agad a ràdh an sin.

A pheacaich uaignich, ciod e thig dhiot-an sin? Rach a so le aghaidh gun fholach, ceasnaich thu féin, lùb do ghlùn, guil, dean ùrnuidh. Gun tugadh Dia gràs dhuit chum creidsinn! A braithre, mas sguir mi, their mi na focail do 'n d' fhuair cuid coire—is e th' ann nis, nis, *pilleadh* no *milleadh.* Gu dùrachdach, an lathair Dhé tha mi 'g a ràdh, mur e fìrinn Dhé e feumaidh mise freagairt air a shon aig an la mhòr. Tha 'ur coguisean ag innseadh dhuibh gur e an fhìrinn a th' ann. Thugaibh leibh e, agus deanaibh ruinn mar a dh' fhaodas sibh cha-n 'eil fuil ar n-anam ormsa an diugh; ma tha neach ann nach iarr Dia, ach a roghnaicheas peacadh, cha bhi am fuil ormsa 's an la 's an agrar cunntas de'n fhear-faire as an anamaibh; oh, gun tugadh Dia dhuibhse cunntadh ris ann an rathad beannaichte! Oh, gum beanadh e ri 'r cridhe, agus gun tugadh e d 'a ionnsuidh féin sibh! Oir is mòr an ni am bàs, is uamhasach an ni dìteadh, is eagalach an ni bhi mach á Criosd, is ro oillteil an ni bhi marbh 's a pheacadh. Gun tugadh Dia sibh gu na nithean sin fhaicinn mar a tha iad, agus gun tearnadh e sibh air sgath a throcair?

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cobhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN T-SAMHRAIDH, 1863.

## "MARBH ANN AN EUCEARTAIBH, AGUS ANN AM PEACAIBH."

("DEAD IN TRESPASSES AND SINS.")



Tha iomadh gné samhlaidh air a chleachdadh 's an fhocal, chum ar staid chaillte mar pheacaich fhoillseachadh dhuinn, mar a tha luchd ceannairc, traillean, muinntir dhall, bhodhar, &c.; agus dhomhsa a tha 'nam lighich, cha-n 'eil a h-aon na 's soilleir no sin 's am bheil e air a radh gu bheil sinn, " Marbh ann an euceartaibh agus ann am peacaidhibh." Tha an t-anam gun aithbhreith air a shamhlachadh ann a sin ri corp—closach marbh; tha e " marbh ann an euceartaibh."

De na h-uile h-aon agaibh a tha an diugh beò trid creidimh Chriosd, faodar a radh m' a dheighinn, an ni a thubhairt an t-Abstol Pol mu na h-Ephesianich o chionn a h-ochd ceud deug de bhliadhnaibh, " *Sibhse* a *bheothaich* e, a bha *marbh*." Ach gach neach agaibh a tha fhathasd gun chreidimh, tha sibh, a reir bhriathran chumhachdach an fhocail, *marbh*. Tha sibh marbh ann an suil ceartais; oir mar a deirear mu 'n neach a tha fo dhìteadh chum bàis, gur " duine marbh " e, n' uair a thoill e am bàs le a dhroch bheart; tha sibhse mar an ceudna marbh a thaobh, " an neach nach creid gu bheil e air a dhìteadh cheana." A thuilleadh air so, tha sibh marbh gu spioradail, a thaobh gun do dhealaich 'ur peacadh sibh o chochomunn 'bhi agaibh ris an Dia bheò. Oir mar nach gluais corp marbh, 'us nach 'eil mothachadh aige, is amhuil sin tha sibhse marbh a thaobh graidh Dhé, agus a thaobh uile shoisgeil iongantaich Iosa Criosd. Cha-n 'eil mothachadh aig 'ur n-anam do 'r peacadh féin—oir cha-n fhairich na mairbh; cha-n fhairich cuirp marbha na h-uallaichean a 's truime a dh' fhaodar a leigeadh orra.

Faodaidh e bhi gu bheil mòran agaibh a gabhail gnothuich ri nithibh na diadhachd, agus a leantuinn mheadh

onan nan gràs, ach gidheadh *marbh.* Faodar le acfhuinn araidh gluasad a chur air buill a chuirp mhairbh ; ach tha na gluasadan ud a sguirsinn cho luath 's a tha an ni a tha 'n a aobhar dhoibh air a thoirt air falbh. Agus ged a dh' fhosglas am beul, agus na suilean, agus ged a thig gluasad air na buill eile, tha an corp fuar, marbh. Air an doigh ceudna tha thusa *marbh*, ged a tha neul ort bhi air do lionadh le cùram mu nithibh Dhé. Troimh eifeachd nam meadhonan follaiseach, tha na h-uiread ud de choslas na beatha ort 'us gun lean thu searmonachadh an fhocail, frithealadh nan sacramaid, agus dleasdanasan eile ; ach cha-n 'eil toilinntinn, no sìth, no aoibhneas agad annta. Oir tha 'ur n-anaman " MARBHA !" Is e sin is aobhar dha uile.

Agus, cia fuar 's a tha corp ! Cha leig mi á mo chuimhne boirionnach uasail, a bha fo mo chùram mar lighich, agus am measg meallaidheaninntinn eile, a bha fo thrioblaid na h-uile h-oidhche le bhi 'faicinn corp a h-athar air a ghiulan le samhladh dhaoine, agus air a leagadh ri taobh a leapa. Air a h-iarrtus fèin thug mise agus an duine aice i a d'-ionnsuidh àite 's an robh corp marbh 'n a luidhe ; agus air ball ruith i a dh' ionnsuidh an àite, agus rinn i greim air gairdean fuar a chuirp, 'g a chumail gu teann 'n a greim. Shaoil leatha nam fairicheadh i aon uair fuachda cuirp, gum b' urrainn i eadardhealachadh a chur eadar e agus an samhladh a bha 'cur trioblaid oirre ; agus chuir an sealladh ud an ni eile as a beachd. Agus ciod e a th' anns an fhuachd eagallach ud ach samhladh air fuachd an anama mhichreidmhich, a thaobh Dhé, a thaobh Chriosd, agus a thaobh naomhachd.

Tha da ni aig an duine neo-iompaichte —corp beò 'us anam *marbh.* Tha e cosmhuil ris an duine easlan air uairibh, far am faicear earrainn de 'n chorp beò agus earrainn eile gun lùs air bith, ach marbh. Chunnaic mi neach a fhuair ciorram mu 'n amhaich mar so; an ceann slàn, ach gun chomas aon bhall de 'n chorp altachadh. Bha o cheann ùine nis, carraid eadar da dhuine uasal 's a bhaile so, agus bhuail peilear o dhag an dara fir, am fear eile 'an cnamh an droma. Is cuimhne leam an lighich a fhritheal dha 'n duine leonta a radh, gun d' fharraid e dheth ciamar bha e 'g a fhaighinn fhéin ? " Tha" ars' esa, " dìreach mar a tha mi, ceann beò agus corp marbh air an ceangal gu h-iongantach r 'a chéile." Tha na h-uile michreidmheach 'n a dhuine aig am bheil corp beò air a cheangal ri anam *marbh.*

Seadh, fhad 's is michreidmhich iad, cha-n 'eil daoine idir a réir an coslais. Tha iad graineil an lathair Dhé. Oir a dh' aindheoin mar a dh' fheuchas iad ri 'fholach orra fhéin 'us air cach, is e th' aca anam *marbh* ann an cuirp beò. Tha e toirt do 'r cuimhne an dioghaltas, air am bheil am bard Romanach Bhirgil ag iomradh, a rinneadh le Mesentius righ nan Tirrenianach air daoinibh, 'n uair a cheangail e cuirp marbha ri daoinibh beò, agus ghluais na daoine beo leis na mairbh an ceangal riu, aghaidh ri aghaidh, agus làmh ri laimh ! Tha moran dhiubhsan a choisicheas nan sraidean againn, agus cuid 's na h-eaglaisean againn, cosmhuil ris na daoinibh ud aig Mesentius ; ach direach gu bheil an ni graineil, marbh, 's an taobh stigh. Tha na h-uile michreidmheach, am fianuis Dhé,—MARBH— ge bith cho " modhail," agus " maith," agus " beusach," agus facilleach," 'sa dh' fhaodas e bhi 'am beachd an t-saoghail ; marbh ann am peacadh 'us 'an euceartaibh." Oir " pheacaich na h-uile ;" " cha-n 'eil fìrean ann ; cha-n 'eil fiù a h-aon." Agus is e cuibhrionn siorruidh gach michreidmhich dhiubh sud," An neach nach creid anns a Mhac cha-n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a GABHAIL COMHNUIDH air." Cia h-uamhasach 's a tha an cuibhrionn ud !

A thuilleadh air so, mar anns an

aireamh a 's mo do dhùthchaibh, bha da rathad air na mairbh chur as an t-sealladh—rinneadh aon chuid an tiodhlaiceadh, no an losgadh; agus mar sin thainig iad gu bhi aon chuid 'n am *biadh do 'n chnuimh*, no 'n an *connadh do na lasraichibh*—mar sin tha sinn a leughadh anns na Sgriobtuiribh, briathran eagallach o bheul Iosa féin mu "ionad na doruinn" air ullachadh dhoibhsan a dhiùltas tairgse na slainte, far nach bàsaich *an cnuimh*, agus nach mùchar *an teine*." Cia h-eagallach sud! Am faod e 'bhi gum faighear a h-aon neach so am measg nam MARBH gun Chriosd, a bhitheas 'n am biadh siorruidh aig a chnuimh nach bàsaich, no 'n an connadh do na lasraichibh nach mùchar.

Tha anam a pheacaich *marbh*. Agus is ann a nis tha a cheisd mhòr ann, Ciamar a bheothaichear e gu spioradail? Ciamar theid a "bhreth rìs" chum beatha nuaidh?

A thaobh nàduir agus cleachdaidh, tha sinn uile 'n ar peacaich,—uile *marbh* "ann am peacadh agus 'an enceartaibh" 'n ar luchd-ceannairc an aghaidh Dhé. Agus is e tuarasdal na h-uile peacaidh am bàs siorruidh—dealachadh siorruidh o lathaireachd agus o chochomunn Dhé. Ach ann a ghràdh neochriochnach do 'n chinne-dhaoine leagta, tha Dia a tairgseadh do gach anam air leth maitheanas saor, agus iomlan, agus *beatha* nis agus gu bràth, ma chreideas sinn ann an Iosa Criosd a Mhac, neach a chuir e chum fulang ann ar n-àite—a *bhàsachadh* chum gum bitheadh sinne beò; ma gheibhear sinn a socrachadh airsan, agus a cur dòchais annsan, mar an iobairt leis na riaraich e airson AR peacaidhean,—mar ar n-urras cinnteach. Is ann "o ghràs," tha Pol ag radh "tha sibh air 'ur tearnadh," "gràs agus tròcair Dhé;—"o ghràs," tha e ag radh "trid *creidimh*,"—trid creidimh anns an rèite iomlan a rinneadh le iobairt Chriosd. "Bithidh am firean *beò* troimh chreidimh." Ach chum fhaicinn mar a tha creidimh 'toirt beatha do 'n anam marbh, eisdibh ri briathraibh Chriosd féin.—"Gu deimhin, deimhin, tha mi ag radh ribh, an neach a chluinneas, agus a chreideas airsan a chuir uaith mi, tha a *bheatha* mhaireannach *aige*, agus cha tig e chum dìtidh, ach *chaidh e seachad* O BHAS gu BEATHA." "Is mise an aiseiridh agus *a bheatha*; an neach a chreideas annamsa, ged robh e *marbh*, gidheadh bithidh e *beò*." Roimh an àm ud thubhairt e 'na theagasg, "Cia b' e neach," (nach farsuing an tairgse!)—"CIA B' E NEACH a chreideadh annsan nach bàsaicheadh e, ach gun bitheadh a *bheatha mhaireannach* aige." Agus gun amharus, mar a tha, "An neach a chreideas anns a Mhac tha *a Bheatha* mhaireannach *aige*."

Anns na h-earrainnibh sin, agus ann an earrainnibh eile, tha na Sgriobtuirean a nochdadh gu bheil ar BEATHA spioradail ceangailte ri Criosd, agus ri ar creidimh annsan mar ar Fear-saoraidh uile-fhoghainteach. Ach chum tearnadh o 'n bhàs trid 'iobairt-san luachmhoir, is éigin creidimh bhi againn ann, agus ann a obair mar urras—gun chreidimh sam bith annainn féin, no ann an aon ni is urrainn sinn a dheanamh. Chaidh obair an t-saoraidh,—an obair uile, a chriochnachadh—gu h-iomlan—o cheann ochd ceud deug a bhliadhnachaibh le Criosd, agus cha-n 'eil e air iarraidh uainn ach a CHREIDSINN ann, mar Fhear-giùlan peacaidh, agus mar Bheatha do 'n anam. An uair a thearnar anam a pheacaich, agus a theid e "seachad o *bhàs* gu *bheatha*—cha-n 'eil sin, mar a tha an fhìrinn ag innseadh dhuinn, a leantuinn "oibre" a rinneadh leinne, "mus dean duine air bith uaill." Is e "tiodhlac Dhé" a th' ann; is e "obair" Chriosd, agus an Spioraid naoimh a th' ann. Is e Criosd "troimh an d' rinneadh na h-uile nithean" ar Cruithfhear agus ar Fearsaoraidh. Cha b' urrainn sinn sinn féin *a chruthachadh*, no sinn féin *a shaoradh*. Cha b' urrainn duine air bith uiread 'us meur *a chruthachadh* d' a chorp féin no eadhon ionga, no aon roinne.

Ni mo b' urrainn e 'anam féin *a thearnadh*, no earrainn air bith a dheanamh a dh' obair an t-saoraidh. Cha-n 'eil *féin-chruthachadh* na ni na 's do-dheanta no *féin-shaoradh*. Agus a thuilleadh air sin, an dream 'tha meas gun leasaich iad an nàdur féin, agus mar sin gun coisinn iad fàbhar Dhé, mar mheadhon saoraidh, bhuineadh dhoibh cuimhneachadh nach e mhàin gu bheil an dòchas aca 'n a ni amaideach ach 'n a ni aingidh; oir tha e a filleadh ann gur comasach do anam marbh, caillte, gun neart, cumhachd an Spioraid Naoimh a chleachdadh, agus obair-rèite Chriosd a dheanamh—an ni nach deanadh ach fulangas, iobairt, agus doirteadh fola, aonghin Mhic Dhé.

Cha-n 'eil ann ach *aon* chumha neochaochluidheach air an tearnar anam. Is e sin—gun do leig e dheth féin, agus féin-obair, agus gun d' earb e na h-uile ni ri Criosd agus obair Chriosd. Gus am faic thu so tha d' anam marbh, dorch. Leugh mi o chionn ghoirid ma fhear-oibre ann am mèin, a gabhail air adhart troimh na mhèin, toll mòr, dorch, dubh, fo thalamh, mar a tha cumanta 'an Sasunn, agus an tiotadh chaidh a lòchran as, le uisge tuiteam air o mhullach a mhèin. Bha e fada, fada, a smògran 's an dorch ag iarraidh an rathaid mach gun amais air. Mu dheireadh thug e thairis, agus luidh e sios gu bàsachadh. Dh' fhairich e 'us dh' aidich e gu 'm bu duine *marbh* e. Goirid an deigh sud, chunnaic e am fad as mar gu 'm bitheadh solus ann. An e mealladh a bh' ann? Bha e mar gu 'm bitheadh e tighinn na 's fhaisge; agus an sin mar a dhlùthaich e air, chunnaic e 's an t-solus gnùis bràthar, a bha gu dùrachdach a sireadh an aité air a shon. Is ann mar sin a dh' eireas dhuitse ann an doimhneachd dhorch an t-saoghail so, an uair a chuireas tu cùl ris an fhéin, gun dòchas annad féin air dol as o fheirg; gun thu ach 'n ad "dhuine marbh." Ann a sin thig Criosd, *do* Bhrathair a 's Sine, a tha 'feitheamh chum "an ni a tha caillte a thearnadh," do d' ionnsuidh air ball, agus bithidh e dhuit mar Sholus agus mar Bheatha.

Tha an neach a 's e "Solus an t-saoghail," "Solus na Beatha,"—an t-slighe, an fhìrinn, a *Bheatha*" 'g ad iarraidh a nis. "Eisd," tha e ag radh ris na h-uile peacach gun chùram, ris na h-uile neach meadh-bhlath, féin-earbsach 'n 'ur measg, "Feuch tha mi 'n am sheasamh aig an dorus, agus a bualadh; ma dh' eisdeas neach air bith ri 'm ghuth, agus gum fosgail e an dorus, thig mise stigh d' a ionnsuidh, agus ni mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." Cia fada, fada a chum thu e 'n ad mhighnethealachd, 'n a sheasamh aig an dorus mar tha, agus e a bualadh.

Esan a leig sios a chorp naomh fo chumhachd *bàis*, chum gun sealbhaicheadh d' anam marbhsa *beatha!* Oh, fosgail nis dha, gabh ri tairgse na slainte, agus "caithibh o so mach 'ur beatha trid creidimh Mic Dhé." Mar dean sibh so, faodaidh e bhi nach fhaigh sibh tairsge eile—nach fhaigh sibh tairsge eile de thròcair, agus dol as o uamhasaibh a bhàis shiorruidh—gur e th' ann a thairgse mu dheireadh air aoibhneas agus gloir na BEATHA maireannaich!

(*Professor Simpson.*)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi 'cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH A GHEAMHRAIDH, 1863.

## AN NEACH MU DHEIREADH DE 'N DA DHEUG.

(THE LAST OF THE TWELVE.)



RUGADH Mr Eoin Vine Hall, ùdair "Caraid a Pheacaich" air a 14$^{mh}$ de 'n Mhairt 1774. An uair bha e 'n a dhuine òg, aig Maidstone, thainig e fo bhuaireadh laidir 'an ceangal r' a ghnothuch aimsireil. Bu duine beò suilbheara e 'n a nadur, agus e caoimhneil, blàth. Bu chompach taitneach e, a dheanadh sporsa, 's a sheinneadh òran. Bha daoine uime sin miannach air a chuideachd. Bu chleachdadh aig an àm far am bitheadh cuideachd gu 'm bitheadh òl, agus mur sin, thugadh as an rathad e, agus pheacaich e troimh dheoch laidir.

Is minic a thubhairt e rium, le deoir 'n a shuilibh, mar bha e 'n a cheann-cinnidh air na daoinibh òga amaideach bha 's an aite. Is minic a gheibhear na daoine a tha easumhal do 'n bhiobul 'n an caitheamh-beatha, a toirt oidheirp air fheuchainn nach 'eil ann ach sgeul anns nach 'eil focal firinn. Is ann mar sin a thachair dhasan. Fhrithealadh e coinnimhean anns an robh beachdan anacreidmheach air an toirt seachad 'us air an dion, agus far an robh magadh 'g a dheanamh air an diadhachd. An lorg e bhi gluasad "ann an comhairle nan daoi" sheas e "ann an slighe nam peacach" agus 'an sin "shuidh e ann an caithir luchd-fanoid." Thainig leabhar air am bheil "The Age of Reason" gu bhi gleidh mhiabhail aig, agus ghiùlan e leis 'n a phoca e.

Dh innis e dhomh, an la mu 'n do thachair an sgiorradh fa 'r an d' fhuair e am buille bais, ciamar a fhuair e dhol as o 'n anacreidimh. Thug caraid dha leabhar air am bheil "Porteous' Evidences of Christianity" no "Dearbhaidhean air firinn an t-soisgeil" ann an coingheall. Bhuadhaich e air inntinn. Cha robh toil aig fhathast do 'n diadhachd, ach bu naire leis gu 'n robh e cho fad air a mhealladh. Air an aobhar sin tharruing e "The Age of Reason" as a phoca, dh' fhosgail e e, agus chuir

e 's an teine e, ag radh "A Thom Paine, mheall thu mi, is breugair thu, rach 's an teine."

Ach cha do bhcanadh r 'a chridhe. Beagan bhliadhnachan an déidh sud, air dha 'bhi ag eisdeachd mhinisdeir Ueslei-anaich aig Uorcester, rainig dearbh-adh peacaidh air 'anam, dh' fhairich e 'fheum air teàrnadh, agus thoisich e air coinneamh a fhrithealadh ris an abair iad "class-meeting" airson conaltradh agus ùrnuidh. Bha 'aideachadh treibh-dhireach. Bha speis aig do 'n diadhachd, agus dh' iarr e ni na b' fhearr no b' urr-ainn an saoghal 'thoirt da. Ach cha d' aithnich e "plaigh a chridhe féin," ni mo a chaoidh e, le "bròn diadhaidh," a pheacadh, ag iarraidh còmhnadh an Spioraid Naoimh ann a thréigsinn. Thuit e an dara uair 's a pheacadh a shaoil le daoinibh a thréig e 'n uair a phòs e. Is ann a nis a fhuair e an dol as iongantach o chunnart a thachair dha air an tug e sgeul ann an Ecseter Hall 's a bhliadhna 1836, agus aig Noruich 's a bhliadhna 1839.

"Anns a bhaile 's a bheil mo chomh-nuidh-se," ars' esa, "bha dha dheug de dhaoinibh òga, a chleachd a bhi coinn-eachadh a chéile chum òil, agus gach aingidheachd eile. An ceann ùine thoisich iad uile air an gnothuch aim-sireil, ach bha iad fo lethid a bhuaidh aig an droch cleachdadh gu 'n do bhris iad da fhichead bliadhna dh' aois, gu 'n dòchas an taobh thall de 'n uaigh; uile ann an uine ghorid. Chaochail a h-ochdnar dhiubh mu 's robh iad da fhichead bliadhna dh' aois; thainig triur dhiubh gu fior bhochduinn. Bhuineadh cuid diubh sud do theagh-laichean eireachdail, ach a nis tha iad anns a chor a 's isle, a 's truaighe, agus a's uireasbhuidhich.

Bha aon eile ann, an neach mu dheireadh de 'n da dheug, agus an neach *bu mhiosa* uile. Bha e 'n a ghnè *cinnfheadhna* air càch, a suidhe aig ceann a bhuird, ag òl fad na h-oidhche, agus a feuchainn ri feadhan eile a thàladh gu òl cuideachd,—gun dol a chodal aon oidhche gun mhisg air. Bha e 'n a anacreidmheach, a creidsinn na beachdan aig Tom Paine, agus mar aon ann am barail 'us ann am beatha, a deanamh toibheim air focal Dhé; ach bu duine daimheil e, agus dheanadh e cairdeas a nochdadh do neach 's am bith. Mu dheireadh, dh' fhàg e am baile, agus chaidh e a dh' fhuireach a dh' aite eile far an do phòs e, agus a shoirbhich leis: ach an aite 'bhi taingeil do Dhia airson a thròcair, agus caithris an aghaidh a pheacaidh cuairt, ghéill e do 'n seann namhad, agus thug e truaighe a rìs air a thigh, far an robh mòr ghràdh dha a thaobh a chaoimhneis do gach neach.

Oidhche air dha bhi dlù do Stour-bridge agus e *ag òl gun tomhas*, ghabh e misge, agus air dha dol mach as an tigh gun fhios ciod e bha e a deanamh, chaidh e am measg nam mèinean guail, agus mòran diubh fosgailte, 'us gun ghàradh timchioll doibh. Ghabh e tromha gu tearuinte; ach bha an rathad aige 'dol thar *canal*; cha d' amais e air an drochaid, agus thuit e sios de 'n bhruaich a cur char dheth *ach an d' rainig e bile an uisge.* Bu choslach gu 'n robh e nis aig ceann a shlighe uile; ach thug Dia a tha saoibhir ann an trocair, air *clach a bhi 's an rathad aige*, agus mar sin chaomhainn e e 'n uair bha a chrioch a réir coslais ann; *aon char eile*, agus dh' fhalbh e chum sgrios shiorruidh fo bhreitheanas Bhreithimh nan uile Ach thainig gairdean na trocair 's an t-slighe; fhuair e car ùine bheag a chiall; chunnaic e an t-uisge, shlaod e e fhéin air ais chum an rathaid, agus á sin thogadh e, agus thugadh stigh do thigh-òsda e.

"Shaoileamaid gu'm bitheadh buaidh mhòr aig an dol as iongantach ud air 'inntinn; ach, cha robh —is ann a mheas e 'n a ni fortanach e, agus lean e air adhart mar a bha e roimh."

A cheart aindheoin air a bhreithneach-adh a bha air uairibh aige, air a speis d 'a mhnaoi, agus air solus a choguis, dh' fhairich e an seann chleachdadh gu minic a pilleadh air le cumhachd deamh-ain. Cha robh "Comuinn seachnaidh

dibhe" ris an abair iad "Total abstinence societies" ann an uair ud, gu a ghabhail a dh' ionnsuidh dhion 'n am measg. An uair a bha na h-uile neach ag ól, cia mar nach òladh esa? Is' e a chomhairle a fhuair e, 'Gabh d' fheum ach na dean mifheum.' Ach bha feum 'g a tharruingse a ghnàth gu mifheum. Bha leithid a nàdur aige 'us, na'n gabhadh e aon ghloine, gu 'm bitheadh a mhiann air a dhùsgadh, agus o sin a mach cha robh casgadh air.

Car ùine ghoirid fhuair e buaidh air a namhad. Ach an sin thuit e rìs. Ach bha urnuidhean dhùrachdach 'dol suas as a leth o neach a bha mar aingeal-frithealaidh dha. Mar mhisneachd dhuinn a bhi ag eadarghuidhe airson chàch, faodaidh sinn iomradh, air aon la àraidh, gun robh achuinge dhùrachdach air a cur suas as a leth, gur ann a bhàsaicheadh e mar anam aithreachail, a roghainn air gu 'm maireadh e beò 's a pheacadh. Ciod e an gairdeachas a b' éigin bhi ann an deigh sud an uair a fhuaireadh e a sileadh nan deur, agus ag radh, "chuala mi mar gu 'm b' ann guth o neamh ag radh rium—'ma thréigeas tu do pheacadh gheibh thu maitheanas!"

Thubhairt e fhéin mu ' n ni ud 'us e' bruidhinn far an d' rinn sinn iomradh a cheana,—"Air dha bhi ag òl aireamh de laithean, agus tighinn a rìs gu a chiall cheart, thoisich e air reusonachadh ris fhéin m' a chionta agus a ghòraich,—e a sealbhachadh iomadh trocair, agus a deanamh mifheum dhiubh uile—agus le freanas thubhairt e, 'Oh,! is diomhain dhomhsa aithreachas a dheanamh, tha mo pheacadh ro mhòr airson gu' m faigheadh e maitheanas." Cha luaithe thubhairt e sud, no shaoil leis gu 'n cuala e guth ag radh le cumhachd," MA THREIGEAS TU DO PHEACADH, GHEIBH THU MAITHEANAS. Chlisg an duine bochd, 'us e a meas gur e fior ghuth a bh 'ann, agus a tionndadh le cabhaig, ach gun neach air bith 'fhaicinn thubhairt e ris fhéin, "Cha-n fhaod a bhi nach ann a dh' òl mi ach am bheil an cuthach ach beag orm." Sheas e an sud gun lùs, ach an do lion a shuilean le deuraibh, agus an sin thubhairt e, "Cha-n fhaod a bhi nach e so guth na trocair 'g am ghairm aon uair eile chum aithreachais." Thuit e air a ghlùnaibh, agus ann an éigin mhòr, dh' éigh e 'Dhia, dean trocair ormsa a tha 'n am pheacach!' Bhriseadh cridhe an truaghain, agus a nis chunnaic e a pheacadh-cuairt na bu ghraineile no chunnaic e riamh e, ach *dh' fheumadh buaidh fhaotainn air air neo bàsachadh.* Is ann an sin a thoisich an cath, a b' uamhasaiche no cath armailte—Uaterloo no eile—bha an t-anam 'an cunnart; dh' fheumadh sruth laidir bhi air a chasgadh, agus air a philleadh air ais. Thoisich e nis air a Bhiobul a rannsachadh, air an d' rinn e roimh sin tàir. Chunnaic e an sud gu 'm faodadh peacadh dearg mar chorcuir 'bhi air a ghlanadh as, agus air a dheanamh geal mar shneachd; gu 'n robh gràs Dhé uile-bhuadhach. Sheachainn e an deoch, thoisich e air ursnuidh teaghlaich, agus dh' athbheothaich an dochas. Ach lean a namhad air, agus thuit e aon uair eile.

"A nis bha a mhasladh agus a pheacadh na 's uamhasaiche 'n a shealladh no bha e roimhe, agus le bròn, ghlaodh e, ann an amhghar, gu 'n robh e *fo bhinn dìtidh shiorruidh*, agus gu'm bu diomhain cur 'n a aghaidh. Ghabh a namhad cothrom air a nis, agus chuir e 'n a cheann gu 'n robh leithid a mhasladh air gu 'm b' fhearr dha cur as da fhéin air ball. Bha an ealltuinn 'n a laimh—ach bhac Spiorad an Tighearna e, agus thuit i gu làthair. Gidheadh lean a namhad e, agus bha e mar gun robh cumhachd nuadh aig. Sheachainneadh e an deoch, air uairibh, fad laithean no seachduinean, agus an sin bha e cho olc 's a bha e riamh. Bha an dòchas ach beag air teireachddainn, agus gu h-àraidh aon la, 'n uair air dha tighinn gu bhi gleidh anmhunn troimh a mhistuamachd, thainig

e dlù air a bhàs. Cha robh uair nis r'a chall; thilg e e fhéin aon uair eile aig stol-choise Dhé, agus ann an doilghios anabarrach, dh' éigh e 'Ciod am buannachd a tha 'n am fhuil 'n uair theid mi sios do 'n t-slochd?' Am mol an duslach thu? An dean e sgeul air d' fhìrinn? Eisd, O Thighearna, agus dean trocair orm; O Thighearna, dean comhnadh rium! Thuit e sios gun neart; cha b' urrainn e tuilleadh a radh. Fhuair an urnuidh ud *eisdeachd*, agus chuala e mar gu 'm bitheadh guth o neamh, ag radh ris, *'ni mi còmhnadh riut*, chunnaic mi do chath, their mi nis ri d' namhad, An fhad so thainig thu, ach cha tig *na 's fhaide!*

Chuireadh comhairle ri lighich dh' fheuchainn an robh leigheas air an togradh a bh' aig a dh' ionnsuidh na dibhe laidir. Dh' fhuilingeadh e gu 'm bitheadh a lamhan agus a chosan air an gearradh dheth na 'n saoradh sud o 'n mhiann e a bha 'cur as d'a bheatha. Thubhairt na lighichean na 'n gabhadh e ris a chomhairle acasan, gu 'm faigheadh e saorsa cha-n ann a mhain o 'n chleachdadh, ach o dhèigh 's am bith bhi aig air an deoch, a chionn beagan miosan. Ghabh e ris na h-uile leigheas a fhuair e le urnuidh dhurachdach ri Dia. Thoisich e air an gabhail air a cheud seachduin de 'n Mhairt 's a bhliadhna 1816, agus lean e leth bhliadhna air an gabhail, agus chum cliù agus onoir Dhé, a thubhairt gu 'n deanadh e comhnadh ris', o 'n la sin gus a so cha deachaidh boinne de 'n deoch laidir eadar a bhilean.

"Cha mhòr nach saoileadh cuid gur sgeul gun bhonn 'tha so; ach is fìrinn uile e: agus chum cliù Dhé, tha an duine a shealbhaich an t-saorsa ud, a nis 'n a shlàinte gu maith, seirbhiseach sona an Tighearna Criosd; agus tha an neach ud a spionadh mar aithne as an losgadh a nis NA SHEASAMH ROIMHIBH, agus is ann uaith a chuala sibh mu mhaitheas an Dé sin, aig am mair a thròcair GU BRATH."

Is maith leam ùdair "Caraid a pheacaidh" an sgeul so innseadh agus cha-n e a mhac. Ciamar mata a labhrainn ruibh le briathraibh a 's freagarraich no a chuid féin:—*A pheacaich*, tha an sgeul beag so air do shonsa, chum dòchas, sòlas, aoibhneas, sìth thoirt duit. Creid a mháin ann an toil Dhé chùm maitheanas a thoirt do gach uile *pheacach a ni aithreachas*, agus guidhe airson trocair, agus bi cinnteach ma ni thu aithreachas, ach cha dean gun sin, gun toir e maitheanas eadhon dhuitse air sgàth a Mhic.

Amhairc suas, uime sin, a pheacaich neoghloine, cia b' air bith thu, no cia b' air bith mar pheacaich thu an aghaidh Dhé. Amhairc suas, agus creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu, oir thubhairt e fhéin gun d' thainig e chum do leithidse a thearnadh. *Dean aithreachas* uime sin, chum 'us gu' m bith do pheacaidhean *air n dubhadh as*."

(*From memoir by Rev. Newman Hall*).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi 'cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad dhoibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH 1864.

---

## AN DA MHAIGHISTIR.

("THE TWO MASTERS.)"



"CHA dean duine air bith seirbhis do dha mhaighistir." Nach 'eil sin soilleir do reusoin féin? Tha iomadh ràdh againn de 'n nàdur ceudna: cha mhòr fine aig nach 'eil seanfhocal de 'n t-seorsa ud: Their na Spaintich, "An duine 'ni seirbhis do dha mhaighistir, ni e breug ri fear aca." Tha Criosd a togail na fìrinn so, agus 'g a càramh ri nithibh na 's airde, 'n uair a tha e ag ràdh, "Oir an dara cuid bithidh fuath aige do neach aca, agus gràdh do neach eile, no gabhaidh e le neach aca, agus ni e tair air neach eile. Cha-n urrainn sibh seirbhis a dheanamh do Dhia agus do mhammon." (Mat. vi. 24.)

Gun amharus tha doigh ann air *am feud* sinn seirbhis a dheanamh do dha mhaighistir. Feudaidh tu 'bhi dichiollach 'n ad ghnothuch, agus gidheadh toil a bhi agad do leabhraichean agus ealaidhean eile: bha cuid do na h ùdairibh a 's fearr na 'n daoinibh aig an robh gnothuch mòr aca am measg laimh. Agus mar sin faodaidh tu bhi 'n ad sheirbhiseach aig Dia agus gidheadh a bhi dichiollach 'n ad ghairm aimsireil; cha ruig thu leas a bhi 'n ad sheirbhiseach, no 'n ad fhear-ceaird, no 'n ad bhean-tigh, no 'n ad cheannaich na 's miosa, air son thu 'bhi 'n ad Chriosduidh. Bha Ioseph, aig an robh gràdh cho mòr do Dhia, 'n a phriomh fhear-riaghlaidh 's an Eiphit. Tha an Ridir Eoin Laurens, Criosduidh cho comharraichte 's a th' ann, an diugh 'n a Cheannard air Innsibh na h-airde an Ear. Cha-n 'eil Criosd ag radh nach fhaod thu gnothuch a ghabhail ris an t-saoghal ma 's seirbhiseach aige-sa thu. Is e tha e ag ràdh nach urrainn duine *a chridhe* a thoirt do dha sheirbhis comhluath; is éigin a h-aon diubh géilleadh do 'n aon eile; bithidh a h-aon diubh 'n a mhaighistir mu dheireadh. Agus ma tha iad an aghaibh a chéile, is éigin gu 'n dealaichear r' a h-aon aca; an uair tha

Dia 'us mammon le chéile ag agradh ùmhlachd, is éigin roghainn a dheanamh eadarra.

A nis, am bheil daoine a stri ri seirbhis a dheanamh do dha mhaighistir? Tha cuid ann a 's aithne dhuinn a tha deanamh *seirbhis do Dhia* le 'n uile neart, agus aig am bheil e mar dhurachd esan a ghlòrachadh. Agus tha cuid eile ann, a réir ar barail, a tha 'deanamh seirbhis do *Mhammon*, no do 'n t-saoghal, gun smuain mu 'n diadhachd no mu 'n bhithbhuantachd. Ach tha an tritheamh seòrsa ann a dh' fheuchas ris an da sheirbhis a dheanamh, agus am buannachd fhaotainn uatha le chéile. Is e deir iad, nach leòr an saoghal leis fhéin, oir gheibhear maith 's an diadhachd, agus is maith cuid 'bhi aig neach 's an t-saoghal so, agus 's a bhithbhuantachd le chéile. Agus nach leòr Dia leis fhéin na 's mo, oir an sin feumaidh dealachadh ri h-iomadh toilinntinn aimsireil, agus mòran dragh fhulang—cha dean e an gnothuch an crann-ceusaidh a thogail. Cha dean; Thugamaid an da chuid leinn. Pòsamaid an saoghal agus an diadhachd ri' cheile, agus an sin cha bhi an diadhachd cho draghail, no an saoghal cho michinnteach, agus gheibhear sinn toilichte, sona, le cliù o na h-uile neach.

B'e so doigh an duine mu 'm bheil Eoin Buinian ag innseadh dhuinn, a tha toirt a chliù féin a nach anns na briathraibh so: "Tha eadardhealachadh, ann an tomhas, eadar sinn agus an fheadhain is ro theann a tha, ann an da phuinug a mhàin: 's a cheud àite, cha-n 'eil sinn a cleachdadh bhi 'dol an aghaidh gaoithe 'us uisge; 's an dara àite, tha sinn na 's ro eudmhor an uair a tha an Diadhachd a gluasad ann am brògaibh airgid, agus a tha a ghrian a dealradh oirre, agus a tha daoine 'g a moladh." Is e so mar an ceudna comhairle an duine eile do 'n fhearturuis: "Na fan ann am Baile sgrios cuide ris a mhuinntir aindiadhaidh; 'us na gabh ort saothair agus trioblaid na slighe cumhanna; ach gabh còmhnuidh gu goireasach ann am Baile nam Modh, far am bheil "am biadh pailte agus saor, agus far am faod thu do la a chur seachad le cliù agus ann an deadh chuideachd."

Fhir-leughaidh, am bheil *thusa* feuchainn ris an da chuid 'thoirt leat? Am bheil thu 'toirt urram do bhéil do aon mhaighistir, agus umhlachd do chridhe do aon eile? Am bheil thu 'strì ri seirbhis a dheanamh do Dhia agus do mhammon? "Mammon," is e sin an saoghal, maith saoghalta; is e "seirbhis" dhasan a bhi 'toirt a cheud àite do 'd mhaith aimsireil. Cha-n 'eil smuain aig cuid ach mu sud. Agus, gidheadh, a chionn 'us gu bheil iad modhail o 'n leth mach, a frithealadh na h-eaglaise, a toirt cuibhrinn do aobhar an Tighearna, tha iad a meas gu bheil iad a deanamh seirbhis do Dhia ag an àm cheudna, agus cha chreid iad gu bheil coire r' a fhaighinn doibh.

Tha cuid de luchd an da mhaighistir nach faic olc 'n an doigh, agus a gheibh bàs gu sona. Tha cuid eile dhiubh do 'n léir an t-olc, ach feuchaidh iad ri' fholach uatha fhéin, agus o dhaoinibh eile, gus an ionnsuich iad gu foghluimte slighe a chealgair. Mo thruaighe iad! "Gu deimhin a deirim ribh, tha an duais aca."

Ach faiceamaid mar a dh' eireas dhoibhsan a bheir ionnsuidh air seirbhis a dheanamh do Dhia agus do 'n t-saoghal: "Aon chuid bheir e fuatha do aon aca, agus gràdh do 'n aon eile, air neo gabhaidh e r' a h- aon aca, agus ni e tàir air an aon eile." Faodaidh bhi nach léir do dhuine so an toiseach. Ach stad ach an tig an *deuchainn*, ni a thig, agus an sin nithear soilleir gu leòr e.

Tha samhladh comharraichte aig Mr Ralph Erskine air an ni a tha 'an so. "An uair a chi thu cù" ars' esa "a leantuinn dithis dhaoine, cha-n 'eil fhios agad co am fear aca do 'm buin e fhad 's a tha iad cuideachd, ach thigeadh iad gu àite far an dealaich na rathaide, agus far an dealaich na daoine mar an ceudna, agus chithear air ball co leis e. Air an doig ceudna, an duine aig am bheil an saoghal agus an t-aideachadh

le chéile, is duilich a ràdh air uairibh co am fear aca a tha 'n a mhaighistir aige. Ach stad ach an tig iad gu dealachadh r' a chéile, agus an sin ma 's e Dia is maighistir, leigidh an duine cead a choise do 'n t-saoghal, ach ma 's e an saoghal, cuiridh e cùl ri Dia."

Faiceamaid mar a fhreagras so dhuinne. Tha thu a cosnadh airgid, faodaidh 'bhi; tha caochladh gnothuich agad, agus thu a faotainn buannachd uatha uile mar a 's urrainn thu. Theagamh nach tachair aon ni am fadsa a chuireas dearbhadh ort; cha-n 'eil dealachadh nan rathad a coinneachadh ort. Ach mu dheireadh tha e romhad: tha gràdh an airgid a fàs agad, agus tha thu fo bhuaireadh ni mi-onorach a dheanamh air a sgàth; gun ni agad 'n ad aire ach do bhuannachd. An sin ma 's e Dia do mhaighistir ni thu tàir air a bhuaireadh, agus caisgidh tu do mhiann; cuiridh tu an aghaidh do shannta, cha-n ann a mhàin le ceartas ach le fialaidheachd. Ach ma tha gràdh agad do mhammon, géillidh tu; bheir thu làn shaorsa do do mhiann, cuiridh tu do dhiadhachd air cùl, agus fo riaghladh gràidh an airgid theid thu "air seacharan a thaobh a chreidimh."

No seallamaid ri ni eile. Faodaidh bhi gu bheil toil agad do chuideachd dhiombain, agus comunn dhaoine measail; cha mhaith leat bhi leat fhéin; is maith leat 'dol a stigh far am faigh thu dorus fosgailte. Cha-n fhad mata ach an tig dealachadh nan rathad thugad. Cuiridh daoine cuiridhean thugad, o 'n is maith leat e, agus theid do thoirt do iomadh comunn far nach 'eil eagal Dhé no smuain uime, far nach fhaod focal a bhi mu 'n diadhachd, far am bi gniomh mibheusach, agus cainnt midhligheach. Mata ma 's e do rùn leantuinn ri Criosd, agus ma tha meas agad air d' anam, is e their thu riu, "Cha teid, cha thréig mi Dia mar sin; ghoideadh an saoghal diomhain ud m' anam uam, agus b' fhearr dhomh bàsachadh no gu 'n tachaireadh sin." Agus air an laimh eile ma tha gràdh agad do 'n t-saoghal, theid do dhiadhachd as a chéile mar a chaidh ceanglaichean Shampsoin, bithidh tu 's a mhionnan agus 's an aimhreite, agua falbhaidh eadhon coslas do ghràidh do Dhia.

Aon uair eile. Theagamh nach 'eil leithid sud de thogradh agad idir. Ma tha na dh' fhoghnas agad cha-n 'eil thu ag iarraidh saoibhreis. Ma tha do theaghlach agad, agus comunn gràdhach agad riusan cha-n 'eil cuideachdan uait. Is maith leat a bhi beò *gu stuaim* gun a bhi ag iarraidh nithean mòra. Cha-n urrainn sin a bhi michceart. Cha-n urrainn gràdh do stuamachd a thighinn gu bhi 'n a ghràdh do mhammon. Faiceamaid. Is e àithne Dhia gu 'n gràdhaicheamaid Esan le 'r n-uile chridhe, anam, agus neart; is i àithne Dhé gu' m bitheamaid gniomhach, fialaidh, féin àicheadhail, a deanamh seirbhis do dhaoinibh air a sgàthsa. Agus tha gairm an t-Slanuidhir sonraichte. Togaibh an crannceusaidh, ars' esa; giùlainibh eallach air mo shonsa; cuiribh an cleachdadh comas àraidh air mo shonsa; deanaibh aithreachas, creidibh, thugaibh umhlachd; *deanaibh strì* chum 'dol a steach air a gheata chumhann. An uair a ruigeas a ghairm ud oirnne (agus tha i a tighinn thugainn an còmhnuidh) tachairidh a h-aon de dha ni. Aon chuid dùinidh sinn ar cluasan 'n a aghaidh, agus their sinn, Fathasd beagan codail!—air neo leumaidh sinn suas, agus bheir sinn oidheirp air ùmhlachd. Aon chuid gabhaidh sinn air adhart chum a gheata, gun tàmh gus am bi sinn stigh; air neo gheibh sinn tàmh ann am Baile nam Modh, far am faighear samhladh na diadhachd air gnùis an t-saoghail, agus far am faighear Mammon 'an àite Dhé. Is eagallach an roghainn e—Dia no Mammon, Criosd no 'n saoghal, naomhachd no peacadh. Ach is éigin duinn an roghainn a dheanamh, mar d' rinn sinn a cheana e; is eigin tighinn gu dealachadh nan rathad, agus fear de 'n da mhaighistir a bhi againn féin.

Agus ciod e a leanas. "Cha-n *urrainn sibh* seirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhammon." Cha-n urrainn sibh, ge d' bhitheadh sibh cosmhuil ris. Cha-n urrainn sibh, cia b'air bith mar a dh' fhaodas an roghainn a bhi folaichte. Is le Dia no le Mammon thu gu h-iomlan. Is e fear aca do Righ. Ciod e na 'n cuireadh iad féin a cheisd co aca do 'm buin thu.

Abair gu 'n cuireadh Dia mar so i —"Am bheil gràdh agad dhomhsa? Am bheil gràdh leinimh agad dhomh, faireachadh air mithoillteanas, leanmhuinn air crann-ceusaidh mo Mhic? Am bheil leanmhuinn agad orm eadhon an uair a tha e draghail dhuit a dheanamh? Ma tha, is urrainn mi earbsadh asad; is leamsa thu; ni thu tàir air seirbhis eile. Ach is e their Mammon, "Am bheil iarraidh agad ormsa, eadhon an uair 's am bheil thu 'an ceann seirbhis Dhé? Nach 'eil an saoghal an uachdar agad eadhon air do ghlùinibh? An diùltadh tu cùpan milis a pheacaidh na 'n cuirinn ri do bhilibh e? Nach eil toil agad do mo shogh agus do m' urram?" Am bheil, fhir-leughaidh? An e sud do mhaighistir? An e toilinntinn na beatha a tha uait? Na smuainich mata gu 'n dean thu seirbhis do Dhia. Cha-n 'eil *ceangal* 's an t-saoghal agad ris. Chan 'eil agad ach samhladh diadhachd—cuir uait e! Thubhairt baintigearn ri fear-oibre aon la, "Eoin, thig thu do 'n choinnimh an nochd" "Cha tig" ars' esa "gu bràth tuilleadh." "Carson?" Air son nach dean e an gnothuch da ghnè caithimh-beatha 'bhi agam." Agus bha Eoin ceart; cha-n urrainn neach seirbhis a dheanamh do dha mhaighistir: ma 's e Baal is Dia ann, leanaibh e.

Ach am bheil a h-aon againn air tighinn gu sud? An e Baal is Dia ann? An e seirbhis na feola is fearr? Am bi buannachd 's an t-saoghal uile, ma chaillear an t-anam? Theagamh gu 'r cuimhne leibh an dealbh a chunnaic an luchd-turuis ann an tigh an Fhirmìneachaidh, an duine aig an robh an ràcan 'n a laimh leis an robh e a tionail r' a chéile "na stràibh, na biorain, agus duslach an làir," an uair a bha neach os a chionn le crùn glòir 'n a laimh. Is cinnteach gu 'n tig an la 's am bith na nithean a 's fearr a th' aig an t-saoghal ri thoirt mar stràibh, 'us bhiorain, 'n ad fhiannis; oir is e crioch nan nithe sin am bàs." Ach dhasan a chreideas ann an Iosa, agus a ni seirbhis do Dhia agus a ghràdhaicheas naomhachd, tha tuarasdal cinnteach, 'us foghar glormhor; is e a chrioch a bheatha mhaireannach."

Chuir Dia a Mhac chum an t-saoghail, chum ar gairm gu seirbhis na 's fearr. Tha e a tairgseadh maitheanais trid fola Chriosd do na h-uile peacadh a chaidh seachad. Agus anns na tha romhad, bheir Dia neart dhuit chum seirbhis a dheanamh dha, agus 'cur an aghaidh an t-saoghail: brisidh e do chuibhrichean, agus saoraidh e thu o pheacadh. Iarr a mhàin maitheanas agus neart air. Eirich agus thig chum d' athair. Creid 'n a theachd, agus gabh r' a shoisgeul, agus gluais 'n a aithntibh. "Gabhaibh *mo* chuingse oirbh, agus foghlumaibh uamsa; oir tha mi macanta agus iorasail ann an cridhe, agus gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi 'cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH, 1864.

## PHILIP SEARCAIDH,

### AN GOBHA IOMPAICHTE.

("PHILIP SHARKEY, THE CONVERTED BLACKSMITH.")



Bha Philip Searcaidh mu 'm bheil an eachdraidheachd bheag so 'n a ghobha ann an Cillemharnaig. Thogadh e 'n a Phapanach, ach b' fhad o threig e creidimh 'oige. Dh' fhàs e anacreidmheach 'n a bheachd agus mistuaim 'n a bheus. Agus a thuilleadh air sin, bha Philip 'n a dhuine, a thaobh neart buaidhean 'inntinne agus blàthais a chridhe, a bha comasach air a bhi 'n a fhear-seòlaidh air càch mu 'n cuairt air. Bha mòran aig ri ràdh mar sin am measg a luchdeòlais—mar a thubhairt e fhéin "B' e fad da fhichead bliadhna 's a tri deug seirbhiseach dìleas an diabhuil." Faodar a chliù am measg a chompach a thuigsinn o ni a thubhairt fear aca riumsa. "Eh! tha mi 'g 'ur tuigsinn, tha sibh airson mise 'iompachadh; ach feuchaibh ri Searcaidh; tha esa 'n a ghille tapaidh, cha bhi sibh gun fhreagradh o Phil."

Fad thri bliadhna is gann gu 'm fuilingeadh e mi dhol 'g a fhaicinn. Bhitheadh e toilichte na 'm fanainn uaithe; ach dh' fhàg cridhe caoimhneal Philip e gun chomas air droch fhocal a radh rium; agus cha d' rinn e ni riamh bu mhiosa no an claoidhean a chur air an dorus 'n uair a chitheadh e tighinn mi. Is e an aon chrioch a bh' agam a choguis a dhùsgadh na 'm faotainn, a seòladh 'aire aig an àm cheudna a dh' ionnsuidh Iosa mar thiodhlac Dhé dha, agus 'n a thairgse*nis* agus *'an so direach mar a bha e.* B' e a chriochsa na nithean ud a chumail uaithe, agus an ùine a chaitheamh a labhairt air nithean gun bhrìgh; no, na 's miosa no sin, ag iarraidh mearachdan fhaighinn ann an eachdraidheachd a Bhiobuil. Ach ged a thug e dian oidheirp air an fhìrinn a chur uaithe, bha i ann mar chlaidh-

eamh an Spioraid, "geur agus cumhachdach."

"A dhuine" ars' esa la, "tha thu 'g am fhàgail truagh. Cha-n eil thu a labhairt ri daoinibh eile mar sin, am bheil?"

Bha sùil Dhé 'g a leantuinn 'n a shlighe sheachranaich air fad, agus bha àm comharraichte a phillidh nis air teachd. *Is e an Tighearn féin a rinn e uile.* Bu thaitneach an sgeul a chluinntinn o 'bheul féin agus na deòir a sileadh o a dha shùil; agus cha-n ionnan bhi 'g a leughadh an so gun an fhaireachaidh agus gun na deòir air na gruaidhean dubha. Ach feuchaidh mi r' a thoirt seachad mar a dh' fhaodas mi, 'n a dhoigh féin.

"Co bha 'labhairt riut, Philip?" thubhairt mi ris la ann a cheardaich bhig far an d' fhuair mi e le beul fosgailte agus cridhe farsuinn a moladh an t-Slanuidhir.

"Cha robh neach air bith a labhairt riumsa an tràthsa; ach innsidh mi dhuibh uile e. Air maduinn Demairt an deigh mo bhiadh-maduinne, ghabh mi am Biobull, agus leugh mi earrainn bheag de shoisgeul Eoin 's an treas caibdeal. Ach mar a leugh mi thainig smuain uamhasach a stigh do 'm inntinn; bha a ghath annam mar shnathad seillein, agus thug e orm nach b' urrainn mi tuilleadh a leughadh."

"Ciod e an smuain a bh' ann, Philip?"

"Is ann a thoisich e mar so. Chunnaic mi gu 'm bu duine maith Nicodemus, maith thairis ormsa, ach cha b' urrainn esan 'bhi air a thearnadh gun aithbhreith; agus thubhairt mo choguis rium; 'Ciod a thig de thruaghan mar a tha thusa?' Bha fios agam gu 'n d' fheuch mi ri bhi maith; agus ged nach d' rainig mi fhathasd air, shaoil leam gu 'n ruiginn uaireigin air; ach a bhi air mo bhreth *a rìs*, cha d' fheuch mi ri sin riamh. Cha do smuainich mi idir air, agus cha do thuig mi ciamar bha e gu bhi; agus gidheadh mar bitheadh e ann cha-n fhaodainn rioghachd Dhè 'fhaicinn. Bha mi fo amhluadh, agus cha chuimhne leam co dhiubh leig mi tuiteam do 'n leabhar no an ann a thilg mi uam e; ach dhealaich mi ris, agus chaidh mi mach dh' fheuchainn am faighinn saorsa o 'n eagal a thug e orm. Ach cha b' urrainn mi. 'Ud' ars' mise, 'is ni faoin a th' ann.' Ach thubhairt ni 'n am chridhe, 'cha-n e, 's e an fhirinn a th' ann.' Chaidh mi stigh do 'n cheardaich, agus dh' fheuch mi r' a chur as mo chuimhne, ach cha rachadh leam; is ann a dh' fhàs mi na 's miosa, cha robh mi riamh 'an leithid a chor roimhe. Ma fhuair neach riamh blas air ifrionn, fhuair mise e air Demairt 'us mi 'n am sheasamh le 'm ord 'am laimh fa chomhair na h-innein an sin, agus mi 'n am fhollus mòr le uamhas. Bha ifrionn a fosgladh a beoil dhomh, agus mise dìreach 'dol stigh ann, agus cha robh na rinn mi a chionn thri bliadhna 'us da fhichead ach a carnadh peacaidh air mo cheann. 'Och!' ars' mise, 'bu mhaith mu 'r d' rugadh riamh mi!' B' eagallach mo chor! Cha b'urrainn mi a ghiùlan; agus 's ann chròm mi sios air mo ghlùnaibh 's an oisinn am measg a ghuail, (bha greis o nach robh mi air mo ghlùnaibh roimhe) agus dh' éigh mi airson trocair.

"Is e mo bharail cuideachd gu' n d' fhuair mi e. An uair a bha mi a cromadh an sud, gun fhios ciod e bha mi ag ràdh, thainig solus iongantach a stigh do 'm inntinn. Chunnaic mi nithean na 's soilleire no chunnaic mi riamh iad. Dh' aithnich mi riamh gu 'n robh mi olc gu leòr, agus b' e mo rùn gu 'm bithinn na 's fhearr uaireigin; agus ge 'd nach d' rainig mi fhathasd air, fhuair mi coire dhomh féin airson nach robh mi dùrachdach gu leòr, agus shaoil leam an ath uair a dh' fheuchainn ris gu 'n d' thugainn oidheirp a dheanadh an gnothuch. Ach cha-n fhaca mi gu's an robh mi air mo ghlùnaibh, gu 'n robh e seachad air sud mar tha; seadh, ged a b' urrainn mi mi fhéin a dheanamh na 's fearr nach bithinn ceum na 's fhaisge air an ni, oir bha mi *caillte*

*a cheana*, agus cha b' urrainn mo stri uile gu léir atharrachadh a dheanamh air sud. Ach le sud chunnaic mi ni eile; gu 'n robh slàinte air a cosnadh le Iosa Criosd; gu 'n do ghabh esa am peacadh agus gu 'n d' fhuiling e air a shon; agus nach d' fhàgadh ni dhomhsa r' a dheanamh, ach a ghabhail dìreach mar a thairgeadh e. Oh, a dhuine, mar a rinn mo chridhe greim air! agus dh' éirich mi làn iongantais gu 'n gabhadh an Tighearn Iosa gnothuch ri mo leithidse; b' e an t-iongantas e; ach is e fuil Chriosd a ghlanas o *na h-uile* peacadh. Ma bha mi ann an ifrionn roimhe, bha mi ann am flaitheanas riamh o sud. Cha robh mi sona riamh gu so, agus chad o sguir mi a dh' oidhche no a la a dh' ùrnuidh. Bha mi ag ùrnuidh fad na h-oidhche an raoire 'n am bhruadairibh."

Bha gluasad mòr air Philip 'n uair a dh' innis e sud, agus mòr iongantas ris a ghràs a lùbadh sios gu amharc air. "Ach" ars' esa "cha-n innis sibh so do neach 's am bith."

"Ciod e so! Philip, am bheil naire ort as an Tighearn Iosa?"

Bhuin sud gu maith goirt ris, agus thubhairt e, "Cha-n 'eil. Cha robh naire orm a Satan an uair a bha mi 'n a sheirbhis gu mo dhochainn féin; agus, saoil sibh, am bith nàire orm á Criosd? Cha bhi, cha bhi; ach a dh' innseadh na fìrinn, cha-n 'eil mi cinnteach gu 'n seas na th' agam. Fanaibh beagan gu 's am faic sinn. Is minic a dh' fheuch mi ri bhi maith, agus dh' fhalbh e uam 'an la no dha! agus ciod e, na 'm falbhadh so uam cuideachd! Ach tha dòchas na 's fearr agam, oir cha d' fhairich mi riamh leithid so; ach gidheadh is creutair dìblidh, lag, mi, agus mar urrainn mi maith a dheanamh do 'n aobhar, cha bu mhaith leam a chall a dheanamh." Dh' iarr mi air Philip a choimhead earbsadh ris an Tighearn, agus, an deigh ùrnuidh a dheanamh cuideachd, dhealaich sinn.

Ach cha b' urrainn e fhéin a chleith. Dhealraich coinneal Dhé troimh an t-soitheach bhearnach leis an do smuainich e a folach. Bha e air an la sin féin aig a choinnimh ùrnuidh; agus an uair a chaidh a sheana chompanaich 'g a amharc fhuair iad e 'n a dhuine nuadh ann an inntinn agus ann am focal. Bha focal Dhé 'n a chridhe mar theine loisgeach 'n a chnàmhan, 'us loisg e a rathad mach as, a dh' aindheoin air, agus cosmhuil ris an fhàidh cha b' urrainn e fantainn (Ier. xx. 9). Bha e gach la aig a choinnimh. Thubhairt e aon la, "Ciamar tha e 'tachairt nach ionnan ùrnuidhean dhaoine 'us mar a b' àbhaist doibh bhi? B' àbhaist doibh bhi 'n an sgios do neach."

"Och, Philip," ars' mise "'s ann ort fhéin 'thainig an t-atharrachadh, 'us cha-n ann air na h-urnuidhean."

Bu dhùrachadh a sireadh nan Sgriobtuir e. B' iad an da aobhar bròin aige gu 'n do chaith e a la 's a pheacadh, agus nach fhac e gu sud gloire focail Dhé. D' a chaitheamh-beatha roimhe sud theireadh e "Is ann bha mise fad mo la mar dhuine 'cur a chota dheth gu dearbadan-dé a ghlacadh."

Beagan laithean an deigh an atharraidh dh' innis e dhomh mu cheisd a thainig dlù d' a choguis. Thachair gu 'n robh doigh air beagan tastanan a chosnadh ann an rathad bha gnathaichte anns a cheaird, ach nach robh a réir focail Dhé. Gidheadh dh' fhairich e combstri beag aige, gu h-àraidh a chionn 's gu 'n robh am buaireadar ag iarraidh a choguis a ribeadh le reusonachadh feallsa. Ach ann am freagradh do dh' ùrnuidh, fhuair e seòladh ciod a dheanadh e, agus neart gu a dheanamh. "Ach" ars' esa "'n am b' ann ceithirla deug roimhe a bitheadh e, cha chuireadh e ceisd orm; ach a nis is e mo ghnothuch seirbhis a dheanamh do 'n Tighearn Iosa."

Sé seachduinean an deigh 'iompachaidh ghlac trioblaid e agus an ceann cheithir miosan thainig a chrioch. Fad na h-ùine bha a thlachd ann am focal Dhé. Bha toil mhor aige do na sailm. Bha Soisgeul Lùcais ro bhlasd' aige mar an ceudna. Cha b' urrainn e an Litir dh' ionnsuidh nan Romanach

a chur uaithe. Earrainn an deigh earrainn , leanadh e air; agus o am gu h-am is ann a thilleadh e g 'a thoiseach a rìs.

"Am bheil thu troimh na Romanaich fhathasd?" thubhairt mi ris la an deigh dhomh 'fhàgail aig an $12^{mh}$ caibdeil an la roimhe.

"Cha-n 'eil" ars' esa "tha eagal orm nach fhaigh mi troimhe an so; thoisich mi rìs air."

B' e 'fhocal mòr "Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile pheacadh." Beagan mu 'n do chaochail e thubhairt a bhean ris, "Ach, Philip, nach 'eil eagal a bhàis ort? Is uamhas leamsa smuaineachadh air."

Thubhairt e "Cha-n 'eil, a Pheigidh, ciod e an t-eagal bhitheadh orm á duine a bhàsaich air mo shon?"

"Ach, Philip," ars' mise, "nach 'eil do pheacadh a cur uamhais ort?"

"Cha-n eil" ars' esa: "tha fuil Chriosd a glanadh o gach *uile* pheacaidh. Tha mise 'g a fhaicinn mar so: tha Dia '*g a ràdh*, 'us tha mise '*g a chreidsinn*. Tha cuid a dhaoine cho cinnteach, 'us gu 'n earbainn m' anam riu. Chan e nach fhaodadh iadsan 'bhi air am mealladh; cha dh' earbainn e ri 'm firinn. Cha mhealladh iad creutair bochd le 'm fios chum a sgrios siorruidh. Agus am bheil an Tighearn Iosa air dheireadh orrasan? Is e sud a charraig air an do thog Peadar—*Fuil Chriosd, agus focal Dhé.*

Mheudaich a thrioblaid, ach cha do lughdaich a dhòchas. Shocraicheadh e air gràs saor, saoibhir, trid fola phriseil Chriosd. Thubhairt coimhearsnach a bha gu tinn, ris aon oidhche, 'us e fo chùram mar an ceudna mu 'anam, "Seadh, Philip, tha mi 'creidsinn gu bheil Dia toilichte maitheanas a thoirt domh; ach, faic, is éigin gu 'm fuiling mi mòran, oir is mòr am peacach mi."

Thnbhairt Philip, "Cha dean sin an gnothuch, a dhuine, cha-n fhaod fear agaibh bruidheann mu pheacadh agus mu smachdachadh mar a bhuineas dhombsa. Ach is e mo shòlas gu 'n tug an Tighearn Iosa mo pheacadh air falbh, agus gu 'n do ghiùlan e an smachdachadh air a shon air a chrann-ceusaidh. Is e sin a choisneas maitheanas doibh. Agus a thaobh mo thinneis, is e th' ann Dia a buintinn gu caoimhneil rium airson mo mhaith."

An uair mu dheireadh a chunnaic mise e bha e 'am mòr amhghar cuirp, agus làn sìth 'n a inntinn. Le mòr spairn thubhairt e, "Cho luath—'sa theid—an anail mu dheireadh asam an so—tuitidh ni air ball—ann an gairdeanaibh Chriosd." Bu mhaith leis tuilleadh a ràdh ach cha b' urrainn e. Ghlac e mo làmh, thainig fiamh gaire air 'aghaidh agus sheall e suas. Cha-n fhac' mi tuilleadh e.

A leughadair gun chùram! Cha robh an duine ud *na bu mhiosa* no thusa, agus ma chuir a pheacaidhean leithid a chùram air ciamar nach 'eil do chuidse 'g a chur ortsa?

A leughadair fo chùram anama! Cha *b' fhearr* an duine ud no thusa. Nach gabh thu misneach o an dithbheatha a fhuair esan a dhol air ball a dh' ionnsuidh an Fhir-shaoraidh? Eisd ri briathraibh gràsmhor an Fhir- shaoraidh ud: "An neach a thig do 'm ionnsuidhse cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." (Eoin vi. 37).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi 'cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITORY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1865.

## EOIN NEUTON.

"JOHN NEWTON."



Bha an t-urramach Eoin Neuton, a rugadh a reir coslais 's a bhliadhna 1735, 'n a mhac do mhathair dhiadh-aidh. Ach thugadh uaithe glé òg i, 'n uair bha e mu shéachd bliadhna dh' aois. Phòs 'athair a rìs, agus chuir-eadh Eoin a dh' ionnsuidh sgoile far an do "mheasgaich e le clann mi-chùramaich agus aindiadhaidh agus far an d' fhoghluim e an slighean."

'N uair a bha e da bhliadhna dheug a dh' aois, thug 'athair, a bha 'n a chaiptein soithich-marsantachd, leis air muir e. Uair no dha thug leabhraichean maithe a leugh e buaidh air. "Ach cha robh bunait aig a mhaitheas ud uile, agus mar sin theich e mar neul na maidne, no mar cheò na mochthrath." An t-atharrachadh mu dheireadh a thainig air, an uair a bha e mu shé deug, is e a b' iongantaiche. "Fad miosan" ars' esa, "dh' fhaod-ainn a ràdh" gu 'n do chaith mi mo bheatha 'n am Phairiseach a réir an luchd comh-bharail a 's teinne do 'r creidimhne." An deigh sud thainig leabhar ana-creidmheach 'n a rathad a bha mar nimh ag oibreachadh le cuid 'us cuid air, agus a dh' ulluich e airson gach ni eile a lean.

Chuireadh e a dh' fhaicinn chairdean a bha ann an Ceant, agus a cheud sealladh a fhuair e de nighinn òg a bha 's an tigh nach robh thar ceithir bliadhna deug a dh' aois, thug e gràdh dhi a leithid 'us gu 'n dubhairt e nach d' rinn na baird iomradh air gràdh bu mho, agus a thaobh a leanmhuinn-eachd gu 'n robh e neo-chaochluidh-each." Bu mheadhon sud an deigh an am' ud air a tharruing as an t-slochd uamhuinn anns an do thuit e.

An deigh dha aon turus-fairge a thoirt a dh' ionnsuidh na mara Medi-terreinianaich, phill e do Lunnunn. Beagan as a dheidh dh' eighnicheadh

e air bord aoin de luingeas-catha na rioghachd. Fhuair 'athair àite oifigich dha. "An so" ars' esa "thachair compaich orm a chuir clach-mhullaich air a mhilleadh a thoisicheadh roimhe air maith 's am bith a bh' annam."

Bha an long 's an robh e air turus do na h-Innseachaibh Shios, ni a chuir eagal air a chionn e bhi cho fad as o Shasunn. Aig Madeira fhuair e ath-arrachadh gu luing eile a bha air turus a dh' ionnsuidh taobh-fairge Ghuinea. An so thainig droch bheachd gu bhi 'n a dhroch ghniomh. "Pheacaich mi" ars' esa "gu dàna, agus dh' fheuch mi ri daoinibh eile thoirt as an t-slighe cuideachd."

Fhuair e obair agus maighistir aig na Plantanes, tri eileanan dlù do Shierra Leone. Ach cha bu toil le bean a mhaighistir e. Rug fiabhrus na dùthcha air, agus bha e ann an tomhas mòr fo chumhachd na mnatha ud. Bu tric nach b' urrainn e deoch an uisge fhaighinn. An uair a dh' fhalbh am fiabhrus agus a fhuair e rìs a chàil dh' fhàgadh gun bhiadh e, air chor 'us gu 'm b' eigin da dol a mach trath oidhche gun fhios, a thogail freumhan luibh a chumadh beò e.

An uair bha e mar sud, sgriobh e uair no dha dhathigh, agus thug 'athair ordugh do mhaighistir soitbich á Libherpool a mhac iarraidh agus a thoirt dathigh.

Mu 'n d' rainig esa fhuair e maighistir eile, agus dh' fheuch e ri sonas fhaighinn ann an Africa. Ach cha b' e rùn Dhé "gu 'n caitheadh e a la 'us gu 'm faigheadh e bàs 'n a thruaghan ann an Africa." Dh' iarr an Caiptean a Libherpool e aig na Plantanes, ach bha Neuton 'an aite eile corr 'us ceud mile as. "Ann an dara mios na bliadhna 1747," is e sgriobh Mr Neuton, "chunnaic mo sheirbhiseach long a seòladh seachad, agus rinn e smùid mar fhianuis gu 'n robh e ag iarraidh mharsantachd. Bha i air dol seachad, 'us bha an Caiptean leisg air fuireach. Ach mu dheireadh leig an soitheach sios acair, agus thainig an caiptean air tìr." B' e aon de na ceud cheisdean aige am b' aithne dhoibh dad mu Neuton òg, a bha e fhéin dlù do 'n àite. Tha Mr Neuton ag ràdh, "Thug cuimhne air M. C——, agus dòchasan na 's mo, buaidh air gach smuain eile. Chaidh mi air bòrd agus ann am beagan ùine bha Cittam as an t-sealladh."

An uair a bha e ann an Africa tha e fhéin ag ràdh "gu 'n do chleachd e gun nàire an aindiadhachd a 'b oillteil 'us bu chomharraichte. Cha bu leòr na mionnan 'bhitheadh aig daoinibh eile, "ach," ars' esa, "dhealbh mi dhomh féin iad gach la air chor 'us gu 'n do chronuich an caiptean mi, ge 'd nach robh e féin ro thoigheach air a chainnt. Thubhairt e gu 'n robh mallachd orm cia b' e àite a 'n rachainn."

Mu thoiseach na bliadhna 1748, phill an long dhathigh. Air an deicheamh la de 'n Mhairt rug stoirm oirre a rùisg i ann am beagan mhionaidean. Bha na daoine uile 'g a taomadh oir bha i 'an cunnart dol fo air ball. Air dha an caiptean a chluinntinn ag ràdh, "Mar dean so an gnothuch, gu 'n deanadh an Tighearn tròcair oirrn!" bhuin coguis Neuton ris gu goirt leis a cheisd, "Ciod e an tròcair is urrainn bhi ann dhuitse?" Mar a sheas e fad aig a stiùr gu sàmhach, agus dlù do eudòchas, thainig a chaitheamh-beatha uile roimhe, an togail diadhaidh a fhuair e, 's an t-aideachadh a rinn e, na gairmean 'us na cuiridhean a bha aige, agus an deigh sin a thoibheum agus 'aingidheachd anndàna. Shaoil leis ma tha na Sgriobtuirean fior nach b' urrainn peacach bhi ann cho mòr ris fhéin.

Mu shé uairean 's an fheasgair, chaidh innseadh gu 'n robh an soitheach saor o 'n uisge. Dh' éirich boillsgeadh dòchais aige. Chaidh e a dh' ùrnuidh. 'An ùine ghoirid, chuimhnich e air gealladh an Spioraid, agus thoisich e air an tiodhlac ud iarraidh. Cha b' urrainn a chuid anacreidimh teicheadh air ball; "Ach," ars' esa, "ann an rathad

an t-Soisgeil chunnaic mi àite do 'n dòchas; 'n uair nach fhaca mi 'an àite 's am bith eile ach an dubh eudochas."

Mar so le urnuidh, 'us amharus, 'us dòchas, 'us meadhrachadh, thainig an long faisg air ceann a turuis. Bha an lòn ach beag air teireachduinn; agus 'n uair a thainig iad gu acarsaid 's an earrach 1740 ann an Eireann, bha na pronnagan mu dheireadh aca 's a phoit.

Bha Neuton a nis 'n a thìr dhuthchasaich, agus b' e a cheud ghniomh innte e fhéin a chur fo bhoid gu 'n deanadh e seirbhis do 'n Tighearn gu bràth. Bha 'athair an deigh Sasunn fhàgail gu dol gu "Hudson's Bay" mar cheannard air "York Fort" far an d' fhuair e bàs. Mu 'n d' fhalbh e chaidh e a dh' ionnsuidh Ceant 'us dh' aontaich e ri pòsadh a mhic, ni a thachair 's an earrach 1750.

Eadar a bhliadhua 1748 agus 1754 bha Neuton 'n a chaiptean luinge; bha e fad na h-ùine ud a fàs ann am féin eolas, agus ann an eòlas air focal Dhé. 'S a bhliadhna 1755 chomharraicheadh e 'n a oifigeach-puirt ann an Libherpool far an d' fhan e gus a bhliadhna 1764. Bha 'inntinn le cuid 'us cuid a togradh a dh' ionnsuidh na ministreileachd; agus dh' iarr e dorus fosgailte maraon ann an Eaglais Shasuinn agus ann an eaglaisibh eile, air dha bhi gun chinnteas co a leanadh e. Thainig e mu dheireadh gu saothrachadh 's an t-soisgeul ann an Olnaidh, cuig bliadhna deug gus a bhliadhna 1779.

Tri bliadhna an deigh dha dol gu Olnaidh thainig Uilleam Coupar suairc gu tàmh ann, agus leis an toil a bh' aige do Mhaighistir Neuton dh' aontaich e "Laoidhean Olnaidh" a sgriobhadh cuide ris, leabhar nach bi fios air a luach gus an tig "an la."

Mu 'n àmsa chaidh Mr Neuton a ghluasad a dh' ionnsuidh eaglais "St Mary Woolnoth" ann am baile Lunnuinn, trid cairdeis Mhr Eoin Thornton. Rainig e Lunnunn 's a bhliadhua 1779, agus rinn e a cheud searmoin 's an eaglais ùir aig air an naoidheamh la deug de mhios deireannach na bliadhna o na focalaibh Eph. iv. 15, "A labhairt na firinn ann an gràdh."

Tha e gu tric a labhairt mu na nithean a dh' fhairich e 's an àite ud, air dha tighinn ann: "Faodaidh mi a mholadh" ars' esa "ach is gann is urrainn mi a thuigsinn gu 'm bitheadh a h-aon de na traillean a 's aineolaich, a 's truaighe, 's a 's truaillidh air a spionadh o a staid fograidh air taobh mara Africa, agus air a chomharrachadh 'n a mhinisdear ann an sgireachd ceannard a bhaile a 's mo 's an t-saoghal—agus 'an sin nach e mhàin gu 'm bitheadh comas aig air fianuis a thoirt mu ghràs, ach gu 'm bitheadh e féin 'n a fhianuis agus 'n a chlach chuimhne air thar gach neach eile."

O nach robh cloinn aige ghabh e d' a ionnsuidh nighean peathar, Elisa Cunningham mar a leanamh féin, neach a choisinn gràdh mòr uaith féin agus o a mhnaoi. Thoilich e an Tighearn a toirt air falbh le caitheamh 's a chuigeamh bliadhna deug d' a h-aois. Ach bha call na 's mo aige r' a fhulang. Tri bliadhna an deigh sud chaochail Mrs Neuton air dhi bhi da bhliadhna euslan. Am measg 'amhgharan uile bha breithneachadh soilleir aige air bhi fo stiùradh laimh 'Athar Neamhaidh. Tha e ag radh ann an aon àite "nach 'eil slighe an duine ann féin, ni mo is urrainn e aon cheum a dhealbh. Rinn duine smùid air an traigh an uair bha long a dol seachad; thainig an long gu tir, agus rainig esan Sasunn." Aon uair ann an Africa, thug rudeigin air a chaiptean esan a thoirt air ais, agus duine eile a chur 'n a àite. Chaidh am bàta fodha, agus bhathadh am fear a chuireadh. Ann an Libherpool, aon uair, bhacadh e gu h-iongantach o dhol air bord soithich. Na 'n robh e air dol ann, rainig e i direach 'n uair chaidh i 'n a sgealban anns an athar. Tha 'eachdraidheachd ag innseadh mu nithibh eile de 'n leithid sud.

Mu 'n am 's na chaochail Mrs Neuton thainig litir d' a ionnsuidh o neach a chleachd bhi air amaibh 'g a

éisdeachd, agus a fhuair saighead o laimh fholuichte, ag radh ris, "A mhaighistír, ciod a ni mi chum 'us gu 'n sealbhaich mi a bheatha mhaireannach?" B 'e am peacach air a dhùsgadh a sgriobh i Claudius Buchanan, duine a thainig gu bhi ainmeil mar shearmonaiche, agus mar fhear-cobhar ann an craobhsgaoileadh an t-soisgeil 's an airde an ear. Thug beagan bhriathran o Mhr Neuton, le cobhar an Spioraid, Buchanan òg gu cosaibh an t-Slanuidhir; agus fichead bliadhna an deigh sud thug beagan bhriathran o pheann Chlaudius Buchanan buaidh air inntinn Adoniram Iudson, a chuir a mach e mar abstol Chriosd a dh' ionnsuidh rioghachd Bhurmah. Fad deich bliadhna an deigh sud lean ministrealachd Mhr Neuton; ach bha e nis dlù air na ceithir fichead bliadhna, agus thoisich na buaidhean air failneachadh. Thubhairt caraid ris mu 'n àmsa gu 'n robh 'obair deas, agus gu 'm faodadh e sguirsinn de shearmonachadh. "Cha-n urrainn mi sguirsinn," ars' esan. "An gabh an seann fhear-toibheim Africanach tàmh am feadh 's a 's urrainn e labhairt?"

Dh' fhàs e na 's laige le cuid 'us cuid gu 's a mhios dheireannach de 'n bhliadhna 1807 'n uair a chaidh e gu sàmhach as an t-saoghal. Mu mhios roimh na chrioch thubhairt e ri caraid, "Is mòr an ni am bàs fhaighinn, agus an uair a tha cridhe 'us feoil a failneachadh, a bhi a mealltuinn Dhé mar neart ar cridhe agus ar cuibhrionn gu siorruidh."

An deidh leithid sud a chaitheimhbeatha ann an toiseach a la, cha-n iongantach ge 'd a b 'e an t-aon ni mòr ann am faireachadh Eoin Neutoin cuimhne-mholaidh air ard uachdranachd agus saorsa ghlormhor a ghràis, "A dh' atharraich," mar a thubhairt Mr M'Cheine "am fear-toibheim Africanach gu fear-ciuil mhilis Olnaidh." Cha do ghabh an seann duine 'us e làn buidheachais sgios de bhi 'moladh do chàch "fola Iosa Criosd a ghlanas" mar a dh' fhairich e, "o na h-uile peacadh." Ann am milseachd ghlic, shònraichte, a chaitheimh-beatha, ann a chainnt ghràsmhoir, dhealraich a shlighe na 's mo 'us na 's mo gus an la iomlan. Dh' iarr e cothrom a ghnàth air maith a dheanamh. "Chi mi" ars' esa aon uair, "anns an t-saoghal da dhùn, a h-aon de shonas, agus aon eile de thruaigh. Ma chaill leanamh bonn-a-sé agus ma 's urrainn mise na deòir a thiormachadh o a shùilibh le aon eile a thoirt da, lughdaich mi 's an tomhas ud dùn na truaighe. Bu mhaith leam na 's mo a dheanamh ach cha-n fhaod mi sud a dhearmad." Dh' fhàg e iomadh sgriobhadh priseil, ach b' i an obair mhòr aige, "Laoidhean Olnaidh." Bithidh "Cia mìlis ainm Iosa r' a luaidh," "Is fad a ghabh mi tlachd 's an olc," agus lionmhor eile dhiubh 'n an òranaibh aig luchd-turuis Shioin fhad 's a tha luchd-turuis 's an fhàsach. Fhir-leughaidh! An d' ionnsaich do chridhe riamh seinn mar a sheinn Eoin Neuton:—

"Gràs ro-mhor! (Cia binn an fhuaim!)
Peacach a shaor mar mi,
Bha aon uair caillte, ach fhuaireadh rìs
Bha dall, ach nise chi.

'S e gràs chuir eagal air mo chridhe,
'S e gràs o 'n eagal shaor;
Cia priseil 's a bha an gràs bha sud
'N uair chreid mo chridhe air tùs.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi 'cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depository, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1866.

## AM BHEIL DIA 'S AN TIGH SO?

FOCAL MU ADHRADH TEAGHLAICH.

("IS GOD IN THIS HOUSE? A WORD ABOUT FAMILY WORSHIP.")



ANN an Greenland an uair a bhuaileas coigreach aig an dorus, their e, "Am bheil Dia 's an tigh so?" Agus mu their iad, "Tha," theid e stigh. A leughadair, tha an teachdair beag so a buaileadh aig do dhorus le failte Ghreenland. "AM BHEIL DIA 'S AN TIGH SO?" 'N am bitheadh tusa mar a bha Abraham air aoidheachd a thabhairt gun fhios do aingeal, ciod e am fios a bheireadh e leis do neamh mu do thimchioll? Am faigheadh e thu a riaghladh do thigh, agus a teagasg dhoibh slighe an Tighearna? Am faigheadh e altair 'n ad thigh? Am bheil thu ag adhradh do Dhia maille ri do chlann?

Mur 'eil, cha-n 'eil Dia 'n ad thigh. Tigh gun ùrnuidh is tigh gun Dia e. Tha e na 's miosa. Is teaghlach e ris am bheil diom air Dia. Doirtidh e mach 'fhearg air la eigin. "O Thighearna, doirt a mach do dhian-chorruich air na cinnich nach do ghabh eòlas ort, agus air na teaghlaichean nach 'eil a gairm air d' ainm." Ier. x. 25.

*Na h-aobhairean airson adhradh teaghlaich.*—1. Bha e 'n a chleachdadh aig an luchd-tighe diadhaidh air am bheil iomradh 's a Bhiobull. Am bu mhaith leibh a bhi mar a bha Abraham, caraid Dhé? Cia b' e àite 's an do shuidhich e a bhùth, thog e altair, agus ghairm e air ainm an Tighearna, Gen. xii. 7, 8; xiii. 4, 8; agus thubhairt Iehobhah m' a thimchioll, "Is aithne dhomh Abraham, gun toir e aithne d' a chloinn, agus d' a theaghlach 'n a dhéigh, agus gleidhidh iadsan slighe an Tighearna," Gen. xviii. 19. Am bu maith leibh a bhi mar a bha Daibhidh, an duine a bha a réir cridhe Dhé? Aig crioch latha chabhagaich gheibh sinn e a dol dathigh chum a theaghlach a bheannachadh," 1 Eachd.

xvi. 43. Am bheil farmad agaibh ri Cornelius a fhuair éisdeachd d' a ùrnuidh, agus a bha cho iarrtuinneach air tearnadh a theaghlaich 'us gun do thionail e a chairdean agus a luchd-daimh, chum 'us gum bitheadh iad ullamh air éisdeachd a thoirt do 'n abstol 'n uair a thigeadh e, agus coir fhaotainn anns a bheannachd; Gniomh x. 2, 24, 31, 33. Cha-n aithne dhomh suidheachadh ach beag 's an t-saoghal anns nach faodadh teaghlach, a bhitheadh toileach, ùrnuidh a dheanamh cuideachd. B' aithne dhomh teaghlach a rinn ùrnuidh am measg nam buanaichean ann an sabhal. B' àbhaisd do adhradh a bhi cumanta ann am bàtaichean am measg iasgairean na h-Alba. Chuala mi iomradh air e bhi ann am mèin-guala fada sios fo 'n talamh. Ma tha thu a caitheamh do latha am measg sluaigh aingidh, fhanoidich, is ann is fearr. Thog Abraham 'altair 'us na Canaanaich aindiadhaidh ag amharc air. Thog e fianuis air taobh Dhé, agus chuir Dia urram air, air chor 'us gum b' éigin do Abimelech, a choimhearsnach, a ràdh, "Tha Dia maille riut anns gach ni a ni thu." Gen. xxi. 22.

2. Cia b' e àite anns an tig athbheothachadh air an diadhachd, gheibhear adhradh teaghlaich. An uair a dhoirtear an Spiorad air tigh Dhaibhidh "ni an tir bròn, gach *teaghlach* air leth," Sech. x. 12. Cha chuimhne leam dùsgadh mòr anns nach robh sud fior. Eisdibh ris na tha Mr Baxter ag radh mu thimchioll Kidderminster an uair a bha e 'n a mhinisdear ann. "An uair a thainig mi sin an toiseach cha robh thar aon teaghlach ann an sràid a rinn adhradh do Dhia, agus a ghairm air 'ainm, agus an uair a dh' fhàg mi e, bha sraidean ann far nach robh thar aon teaghlach air taobh sraid nach robh 'g a dheanamh, agus nach tug le 'n aideachadh aobhar dòchais gun robh iad firinneach agus dilis." An uair a thig an Spiorad bithidh na bailtean againn mar sud.

*Da thoradh maith air adhradh teaghlaich.*—1. Dh' fhàgadh e an dathigh na 's tlachdmhor. Chaidh a ràdh le firinn, "Is e ùrnuidh teaghlaich an ola a rèiticheas cùisean, agus a bheir air cuibhleachan an teaghlaich, gun gluais iad gu mìn, taitneach." Is e an rathad a 's eifeachdaich chum buill an teaghlaich gu léir a chruinneachadh, agus an cumail anns an aonachd inntinn a dh' easbhuidh air nach urrainn taitneas a bhi 's an tigh. Tha cuid de theaghlaichean gun cheangail aonaidh idir eatorra, ach gu bheil iad 's an aon tigh, agus a suidhe aig an aon bhord. Tha iad féineal, miaoidheil; focail chrosda, freagraidhean dreamach, agus connsachaidhean feargach, is iad sin a gheibhear 'n an conaltradh. Cha-n fhaicear aig an trathan-bidh ach tosd gruamach, no briathran frionasach. Chunnaic mi teaghlaichean a bha ann an daimh cho mithaitneach ri 'chéile, 'us gum bu shaorsainn e 'n uair a thigeadh coigreach a stigh 'n am measg. Chunnaic mi braithrean 'us peathraichean aig nach robh dad de chomhfhulangas r' a chéile, agus aig nach robh dad de ghràdh no do earbsa 's a chéile 'n am measg. Bhitheadh iad cairdeach ri coigrich, ach cha bhitheadh r' a chéile. Agus chunnaic mi sud far am bitheadh dealbh adhraidh 'us ùrnuidh, ged nach fhac mi e far an robh am fior ni. Ma 's ann mar sud a tha e 's an teaghlach agadsa, cuimhnich mu 's urrainn sìth agus caomhalachd a bhi ann, gur éigin duit a ràdh, "Thigibh agus iarramaid an Tighearn." Na 'n iarradh tu laithean na 's àluinn fhaicinn air do thigh dorch, is éigin duit glaodhaich, "A Thighearna, tog thusa oirnn solus do ghnùis, agus ni sinne gairdeachas." Na 'n tugadh tu orra an leabhar a tha 'labhairt deadh-ghean do dhaoinibh a ghlacadh, agus an sin mar a chromadh iad 'am fianuis caithir na tròcair, thusa a radh 'n an ainm, *Ar n-Athair,* agus 'ur peacaidhean aideachadh, a toirt buidheachais airson trocairean an latha, agus ag iarraidh bheannachdan a réir 'ur feuma, cha-n fhad gus am faicteadh sud a taiseachadh gach cridhe, agus

'g an toirt gu aonachd iongantach. Thuiteadh dealt Hermoin oirbh, agus dh' éigheadh tu 'n uair a chitheadh tu an toradh, "Feuch cia maith 'us cia taitneach an ni do bhraithribh còmhnuidh a ghabhail cuideachd ann an aonachd! Salm cxxxiii.

Ach theagamh gu bheil aonachd 'n ad theaghlach mar a tha, ach cha-n e aonachd naomh a th' ann. Cha-n 'eil e air a naomhachadh leis an fhocal agus le ùrnuidh. Tha sibh sona 'an ceann a chéile. Tha conaltradh taitneach 'n 'ur measg. Ach tha aon ni o na h-uile sonas 'us sòlas a th' ann. Cha-n 'eil cuimhne air Dia. 'S a mhaidinn tha sibh 'cur failte aoibhneach air a chéile, tha sibh a suidhe ag bord cuideachd gu suilbhir, 's an sin a gabhail a mach le cabhaig gach aon a dh' ionnsuidh a ghnothuich, gun fhocal buidheachais do 'n Dia ud a rinn caithris oirbh fad na h-oidhche, no ùrnuidh airson a sheòladh fad an latha air an t-slighe air am bheil sibh aineolach. Agus an uair a theirigeas an la, agus a labhaireas sibh mu gach ni dòruinneach no sòlasach a thachair air, falbhaidh sibh *gu sona* ach *gu mi-thaingeil*, gu codal gun ùrnuidh. Tha aonachd 'n ad theaghlach ach cha-n fhad a mhaireas e. Tha gràdh aig do chlann d' a chéile ach cha-n 'eil Dia ann, agus cha tig neamh 'n a chois. Cia mar a mheudaicheadh e gràdh do theaghlaich shona, na 'm bitheadh gràdh agaibh d' a chéile *'s an Tighearn!* Agus mheudaicheadh e 'ur sonas, agus bheireadh e an guin as 'ur bròn, na 'm b' ann a bheireadh 'ur n-aoibhneas no 'ur doilgheas na briathran ud gu 'r cuimhne "Gu siorruidh maille ri Dia." Na 'm bitheadh e soilleir mu bhuill teaghlaich uile gur e Dia an Athair, gur e Criosd am Bràthair a 's sine, agus gur e an Spiorad Naomh an Comhfhurtair, bhitheadh aoibhneas aig leithid sud de theaghlach nach b' urrainn call neach dhiubh a thoirt air falbh. Is minic a thainig an t-aoibhneas ud stigh do thigh trid claghan an adhraidh teaghlaich. Oir,

2. Is minic a bheannaich Dia adhradhteaghlaich chum tearnadh anaman. Is tric a dh' iompaicheadh anaman leis far an do chleachdadh e le dùrachd agus blàthas. O cheann beagan bhliadhnachan chaidh duine-uasal Sasunnach do America, agus chuir e beagan laithean seachad ann an tigh caraid dhiadhaidh. Bha e 'n a dhuine comasach, ionnsuichte, ach 'n a anacreidmheach. An ceann ceithir bhliadhnachan thill e dh' ionnsuidh an aoin tighe 'n a Chriosduidh. B' iongantach leo an t-atharrachadh, ach cha b' aithne dhoibh c' àite no ciamar a thoisich e. Dh' innis e dhoibh an uair a bha e sin roimh, agus a thoisich an t-adhradh, 'n uair a leughadh an caibdeal, agus a chaidh iad uile air an glùnaibh, gun tainig an ni ceudna a chunnaic e ann an tigh 'athar gu a chuimhne air leithid a dhoigh 'us nach cual' e aon fhocal de na chaidh a ràdh. Ach thug e air *smuaineachadh*, agus thug na smuaintean air teicheadh o fhasach eagallach an anacreidimh a chum suaimhneas fhaotainn ann an slainte Chriosd. O cheann aireamh bhliadhnachan Dh' iarr fear-turuis bochd Eireannach, a bhean, agus a phiuthar, fasgadh na h-oidhche air maighistir-sgoile diadhaidh 'n a bhothan beag. Le aoidheachd a dhùthcha rinn e mar a dh' iarr iad. B' e uair an adhraidh fheasgair a bh' ann, agus air dha na coigrich suidhe, leugh e gu stolda an dara caibdeal de 'n litir chum nan Ephesianach. Shuidh an duine òg le iongantas mòr air. Bu nithean nuadh dha na briathran, "Marbh ann an euceartaibh agus ann am peacaidhibh," "Cloinn feirge," "A gluasad a réir gnatha an t-saoghail so." Dh' iarr e mìneachadh. Chaidh innseadh dha gum b' e sud an cunntas a thug Dia mu chor an duine a thaobh nàduir. Dh' fhairich e gur ann mar sud a bha e fhéin. "Is ann mar sud a choisich mise o laithean m' oige. Thainig sinn a dh' ionnsuidh do thigh ann an seirbhis Dhé an t-saoghail so." Bha e air an rathad gu margadh, far

an robh e 'n a aire mòran de dhroch airgiod a chur uaithe. Ach rinn focal Dhé greim air. Thug e an droch airgiod as a phoc, agus dh' iarr e air a mhaighistir-sgoile a thilgeadh 's an teine, agus dh' fhoighnich e am b' urrainn e Biobull fhaotainn da fhéin. Fhuair e mar a dh' iarr e, agus dh' fhalbh iad air an ath mhaidinn, leis an ionmhas ud aca, agus o nach robh a nis gnothuch aca aig a mhargadh, chaidh iad dhathigh. Theagamh a chionn so gun do thachair am maighistir-sgoile agus an t-aoidh aige r' a chéile an taobh a stigh de gheataibh a bhaile far nach 'eil gaduichean no esan a ni breug.

Is minic a chaidh seirbhisich a dhùsgadh aig adhradh teaghlaich. Agus chuala clann firinnean a bha 'n am meadhon troimh na Spiorad ann an laithibh cùlsleamhnachaidh, air a mhac stroigheil a philleadh gu tigh 'athar. An uair a sgriobhas an Tighearn mu 'n t-sluagh "Rugadh am fear ud an sud," cha-n e mhàin gun dean e àireamh air cruinneachaidhean mora Shioin, ach air aitibh-comhnuidh Iacoib, na h-ionadan-naomha beaga. Faodaidh bhi gun d' rugadh clann 'n ad thigh. An d' rugadh a h-aon diubh a rìs?

*Focal dhoibhsan a tha gun urnuidh.*—Parantan gun urnuidh! Faodaidh 'ur n-aindiadhachd 'bhi 'n a mheadhon-sgrios air 'ur clann. Dh' fhaodadh iad, theagamh bhi ann an Criosd mar do bhac sibhse iad. An uair a thainig trioblaid air an tigh, bha iad car ùine fo chùram, ach cha do thionail sibhse iad mu thimchioll altair an Tighearna chum a chùram iad a thoirt gu bhi 'n a chùram neamhaidh, agus bhàsaich e. Am feasgar ud air an d' thainig iad dhathigh o na sgoile Shàbaid fo bhuaidh na chual' iad, n' am b' athair no màthair dhiadhaidh thu, bheireadh thu do mhac a thaobh, agus labhaireadh tu gu baigheal ris, agus dh' fhoighnicheadh tu dheth ciod e a chual' e; agus dheanadh tu ùrnuidh cuide ris, agus dh' fheuchadh tu ris an t-saighid a chur na 's doimhne ann. Ach thainig a chlann dhathigh o 'n eaglais agus o 'n sgoile Shàbaid agus cha d' fhuair iad eaglais ann an tigh an athar. Mhill do chainnt dhiomhain, d' amaideas, do luchd-coimhead, agus d' easbhuidh ùrnuidh an obair. Bha do chlann a tighinn chum Chriosd agus bhac thu iad. Agus cha ruig thu leas am bacadh fad. Tha an inntinn fheolmhor 'n a naimhdeas an aghaidh Dhé, ach cha-n 'eil naimhdeas ann cho guineach ri naimhdeas na muinntir a thug oidheirp air tighinn agus a theich. Chuir thusa teicheadh orra. Chruadhaich thu iad. Faodaidh bhi nach gluaisear gu bràth tuilleadh iad. Faodaidh bhi gum bi iad cho aindiadhaidh riut fhéin. Ged a dheanadh Dia iompachadh ort fhéin faodaidh *iadsan* bhi thar comas do dheoir no do chomhairle. Ma bhàsaicheas tu mar a tha thu, leanaidh na droch ghniomharan acasan thu gu saoghal na truaighe, agus cuiridh iad searbhadas eile ann an cùpan do dhòruinn.

Oh! Smuainich air na nithean ud. Tha tigh gun ùrnuidh cha-n e mhain duaichnidh ach ciontach; oir far nach bi Dia, bithidh Satan.

*Rev. Dr James Hamilton, London.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1866.


## DEAN NA DH' FHAODAS TU.

FOCAL DO CHREIDMHICH.

(DO WHAT YOU CAN.)



"RINN i na dh' fhaodadh i: thainig i roimh-laimh a dh' ungadh mo chuirp chum adhlaic," Marc xiv. 8. O shoisgeul Eoin tha sinn a tuigsinn gum b' i a bhean ud Muire, piuthair Lasaruis agus Mharta. Dh' fhoghluim sinn a cheana gum bu bhan-chreidmheach chomharraichte i: "Shuidh i aig cosaibh Chriosd agus dh' eisd i r' a fhocal." Thubhairt Iosa féin m' a timchioll, "Roghnaich Muire a chuid mhaith nach toirear uaipe." Nis is taitneach a Mhuire ud fhaicinn comharraichte ann an ni eile, cha-n ann mar chreidmheach ann am *beachd*, ach ann an *cleachdadh*.

Tha mòran a meas gur e bhi creidsinn faireachadh blàth a bhi aig neach; a diochuimhneachadh gur e th' ann an sin am blàth agus gur éigin do 'n toradh leantuinn. Is maith na geugan bhi air an suidheachadh anns a chraoibh, agus an snothuch a bhi a dìreadh, ach is e an toradh anns am bheil brìgh. Air an doigh ceudna, is maith creidimh, agus sìth, agus aoibhneas, ach is ann chum toradh naomh a bhi againn a tha sinn air ar tearnadh.

I. *Faodaidh sinn na nithean so a dheanamh.*

1. *Dh' fhaodadh sinn tuilleadh gràdh a thoirt do Chriosd, agus tuilleadh ùrnuidh 'us moladh a bhi againn.*—Na rinn a bhean so rinn i airson Chriosd. Thearuinn Iosa a h-anam, agus anam a piuthar 'us a bràthar, agus dh' fhairich i nach b' urrainn i tuilleadh us a chòir a dheanamh air a shon. Thug i leatha bocsa alabastair de dh' ola-ungaidh ro luachmhoir, agus bhris i am bocsa, agus dhoirt i an ola air a cheann. Ghràdhaich i na deisciobuil —Eoin naomh, agus Peadar eudmhor —ach ghràdhaich i Criosd na 's mo.

Ghràdhaich i bochdan Chriosd, 'us bha i caoimhneil riu, gun teagamh, ach bu mho a gràdh do Iosa. Air a cheann beannaichte a bha gu bhi air a chrùnadh le droighinn 'an ùine ghoirid—air a chosaibh beannaichte a bha gu bhi air an tolladh le tairgnibh, dhoirt i an ola luachmhor. Is ann mar so a bhuineadh dhuinne a dheanamh. Ma thearuinn Criosd sinn, buinidh dhasan ar gràdh a 's mo. Is maith gràdh a thoirt do na deisciobluibh, us d' a theachdairibh, 'us d' a bhochdaibh, ach is ann da fhéin is mo a bhuineas e. Cha-n urrainn sinn a cheann a ruighinn a nis, no a chosan 'ungadh, ach is urrainn sinn luidh sios aig a chosaibh agus 'ur gràdh mòr a nochdadh dha. Bu bheag aig Iosa an ola-ungaidh—ciod e th' ann am beagan ola-ungaidh do Righ na Gloire? Ach is e an cridhe gràdhach, air a dhoirteadh a mach—is e an t-adhradh, am moladh, an gràdh, agus an ùrnuidh a thig á cridhe briste a chreidmhich, a tha luachmhor aig Criosd. Is e an cridhe nuadh am bocsa alabastair a tha ionmhuinn aige.

Oh, a bhraithre, nach b' urrainn sibh tuilleadh a dheanamh air an doigh so? Nach fhaodadh sibh tuilleadh ùrnuidh a dheanamh airson an Spioraid, gun tigeadh e oirbh fhéin, air ministearaibh, air pobull Dhe, agus air saoghal caillte? Is maith le Iosa deoir agus ùrnuidhean o chridhe briste.

2. *Dh' fhaodadh sinn caitheamh-beatha na 's naoimh a bhi againn.* Tha naomhachd a chreidmhich mar am fàile a 's cùbhraidh. An uair a tha creidmheach naomh a dol troimh an t-saoghal, làn de na Spiorad, air a dheanamh tuilleadh 'us 'n a fhearbuaidh, tha am faile-cùbhraidh a lionadh an tigh, "Tha e mar gun robh aingeal a crathadh a sgiathan." Nam bitheadh an saoghal làn chreidmheah bhitheadh e mar leabaidh làn spiosraidh; ach, oh! cia tearc na creidmhich aig am bheil fàile nam flaitheanas air an siubhal! Cia lionmhor iad a dh' fhaodadh tu a thearnadh nam bitheadh do ghiùlan naomh agus caithriseach,—nam bitheadh tu mar iobairt ceangailte ri altair Dhé? Dh' fhaodadh mnathan mar so na daoine aca a chosnadh, an uair a chi iad an conaltradh geanmnuidh maille ri eagal; dh' fhaodadh parantan an clann a chosnadh an uair a chitheadh iad naomh agus sona iad; is minic a choisinn clann am parantan mar so do 'n Tighearn. A sheirbhisiche, deanaibh maiseach teagasg Dhe 'ur Slànuidhir anns na h-uile nithean; dealraicheadh 'ur solus am fianuis dhaoine. Oh, cha-n 'eil buaidh air aon ni mar a tha air caitheamh-beatha naomh.

3. *Dh' fhaodadh sibh tearnadh dhaoine eile iarraidh.* Ma thugadh sibh féin gu Criosd, is aithne dhuibh gu bheil ifrionn ann,—gu bheil daoine gun aithbhreith 'dol le cabhaig ann: gu bheil Slanuidhear ann, agus gu bheil e a feitheamh airson pheacach a ghnàth. Nach b' urrainn sibh tuilleadh a dheanamh chum peacaich a thearnadh? Am bheil sibh a deanamh na dh' fhaodadh sibh? Tha sibh ag ràdh gu bheil sibh *ag ùrnuidh* air an son; ach nach e a cheilg a bhi ag ùrnuidh,—agus gun ni tuilleadh a dheanamh? An eisd Dia ris an ùrnuidh ud? Nach 'eil eagal oirbh gur ann a ni ùrnuidh gun saothair Dia a bhrosnuchadh. Tha sibh ag ràdh nach urrainn sibh *labhairt*, a chionn 'us nach 'eil foghlum agaibh. An seas an leithsgeul ud 's a bhreitheanas? Am bheil feum air foghlum chum innseadh do pheacaich gum bheil iad ann an cunnart sgrios? Nam bitheadh an tigh 'n a theine an iarradh e foghlum chum an luchd-codail a dhùsgadh?

*Toisichibh aig a bhaile.* Nach fhaodadh sibh tuilleadh a dheanamh chum muinntir 'ur tigh féin a thearnadh? Ma tha clann no seirbhisich ann, an d' rinn sibh na dh' fhaodadh sibh air an son? An do chleachd sibh na h-uile meadhon chum an fhìrinn a chur fa 'n comhair, chum an cur fo theagasg glan, agus an toirt gu peacadh a leigeadh dhiubh agus ùrnuidh a dheanamh?

Am bheil sibh a deanamh na dh' fhaodadh sibh air son 'ur coimhearsnach? An urrainn sibh bhi bliadhnachan dlù dhoibh gun fhocal a ràdh riu mu 'n anam? Am bheil sibh a sgaoileadh sgriobhaidhean bheaga a dh' fhaodadh a bhi feumail? Am bheil sibh ag earalachadh luchd-brisidh na Sàbaid? Am bheil sibh a cuideachadh Sgoilean Sàbaid? Am bheil sibh a deanamh na dh' fhaodadh sibh airson an t-saoghail? Is e an saoghal an t-achadh.

4. *Beathaichibh bochdan Chriosd.* Cha-n 'eil mi a meas gum bu choir na bochdan aindiadhaidh bhi air an dearmad, ach is iad bochdan Chriosd ar braithrean 'us ar peathraichean. Am bheil sibh a deanamh na dh' fhaodadh sibh air an son? Anns an la mhòr, their Criosd riusan air a laimh dheis, "Thigibh do 'm ionnsuidh sibhse 'tha beannnaichte, oir bha ocras orm agus thug sibh biadh dhomh." Tha a shluagh ann an àite Chriosd. Cha-n 'eil feum aig Criosd air ola-ungaidh Mhuire, no aoidheachd Mharta, no deoch na ban-Samaritanaich. Cha chuir e feum gu bràth orra; ach tha mòran d' a bhraithribh agus d' a pheathraichibh anns an t-saoghal, cuid dhiubh làn eucailean, cuid bacach, cuid, mar a bha Lasarus, làn chreuchdan; agus their e, An ni a ni sibh dhoibhsan ni sibh dhomhsa. Am bheil sibh beò gu stuama chum gum bi tuilleadh agaibh ri thoirt seachad? Am bheil sibh a seachnadh eudaich luachmhoir agus fhaoin, chum eudach a chur air an lomnochd? Am bheil sibh cùramach mu na th' agaibh chum nach caillear a bheag?

II. *Aobhairean airson na dh' fhaodas sinn a dheanamh.*

1. *Rinn Criosd na dh' fhaodadh e air ar sonne.* Isa. v. 4, "Ciod e tuilleadh b' urrainn a bhi air a dheanamh ri 'm fhionlios no sin a rinn mi?" Cha do mheas e ni air bith ro mhòr gu a dheanamh agus 'fhulang air ar son. An uair a bha sinn fhathasd 'n ar peacaich bhàsaich Criosd air ar son. Chan 'eil gràdh na 's mo no sud aig duine air bith. Chaith e a bheatha *gu léir* ann an saothair agus fulangas dolabhairt air ar son. Dh' fhulaing e na bhuineadh dhuinne 'fhulang; thug e na bhuineadh dhuinn a thoirt. Tha e 'caitheamh a bheatha ann an gloir air ar son. Tha e 'n a cheann os cionn na h-uile ni air ar sonne—a toirt air na h-uile ni oibreachadh an ceann a chéile airson ar maith. Is cruaidh a chreidsinn gun tug uile phearsa na Trionaid iad fhéin mar sheilbh dhuinne. Tha an t-Athair ag ràdh, "Is mi do Dhia;" am Mac, "Na bitheadh eagal ort oir shaoir mise thu;" tha an Spiorad Naomh 'g ar deanamh 'n ar teampull, "Gabhaidh mise còmhnuidh annta agus gluaisidh mi annta." An ni mòr e gun deanadh sinn na dh' fhaodadh sinn air a shon—gun tugadh sinn sinn féin dhasan a thug e féin air ar son?

2. *Tha Satan a deanamh na dh' fhaodas e.* Air uairibh thig e mar leomhan. "Tha 'ur namhad, an diabhul a dol mun cuairt mar leomhan beucach dh' fheuchainn co a dh' fhaodas e sgrios;" air uairibh mar nathair, "mar a mheall an nathair Eubha;" air uairibh mar aingeal soluis. Tha e a deanamh na dh' fhaodas e chum na naoimh a bhuaireadh agus a mhealladh, 'g an toirt air seacharan le droch luchd-teagasg, a lionadh an inntinn le toibheum agus le smuaintibh neoghlan, a tilgeadh saighdean teinteach air an anamaibh, a brosnuchadh an t-saoghail chum fuath thoirt doibh agus an geurleanmhuinn, a cur parantan an aghaidh an cloinne agus bràthair an aghaidh bràthar. Tha e a deanamh na dh' fhaodas e chum daoine amaideach a thoirt am braighdeanas, a dalladh an inntinn, 'g an cumail o an t-soisgeul éisdeachd, 'g an lionadh le anamiann, agus 'g an treòrachadh gu eudòchas. O na tha fios aige gu bheil 'uine goirid is ann is feargaich a tha e. Nach buineadh dhuinne na dh' fhaodas sinn a dheanamh ma tha Satan 'g a dheanamh?

3. *Rinn sinn na dh' fhaodadh sinn air an taobh eile.* Bha so aig Pol 'g a bhrosnuchadh,—"Tha mi 'toirt buidh-

eachais do Iosa Criosd ar Tighearn' a chuir mi anns a mhinistreileachd; a bha 'n am fhear-toibheim, 'n am fhear geur-leanmhuinn agus 'n am dhuine eucorach." Cha b' urrainn e a leigeadh as a chuimhne mar a shàruich e eaglais Dhé. Shearmonaich e an creidimh a bha e aon uair a milleadh. Agus air an doigh ceudna Peadar (1 Pead. iv. 3). Abraibh le Eoin Neuton, "Ciamar a 's urrainn an seann fhear-toibheim Africanach a bhi 'n a thosd?" Is ann mar sin a bha cuid agaibhse. Rinn sibh ruith dhian an deigh peacaidh. Ciamar a nis a dhiultadh sibh ni air bith do Chriosd? Deanaibh seirbhis a mhàin do Chriosd mar a rinn sibh uair-eigin do an diabhul.

4. *Bheir Criosd tuarasdail airson gach ni a ni sinn.* Duaisichidh e saothair a chreidimh. Is ann de bhriathraibh a chreidimh a ni e saighdean, us cha-n ann de bhriathraibh gliocais dhaoine. Bha focail caileig oig air am beannachadh do Naaman an Sirianach. B' e "Lean mise," a bha 'n a shaighead ann an cridhe Mhata. Na 'n deanadh sibh na dh' fhaodadh sibh, bhitheadh am baile làn de 'n fhaile chùbhraidh. Duaisichidh Criosd e. "Is maith a fhuaireadh tu, a dheadh sheirbhisich."

5. *Mar dean thu na dh' fhaodas tu, ciamar a nochdas tu gu bheil thu 'n ad Chriosduidh?*—"Is i an diadhachd fhiorghlan agus neoshalach 'am fianuis Dhé agus an Athar, dilleachdain agus bantrachan fhiosrachadh 'n an trioblaid, agus neach 'ga choimhead féin gun smal o 'n t-saoghal." Is mòr am mearachd a bhi smuaineachadh nach 'eil anns an diadhachd ach beachdan, 'us dearbhaidhean, 'us sòlasan spioradail. Tha iad sin gu maith, ach a dh' easbhuidh caitheamh-beatha naoimh, tha mealladh ann. Ma tha neach air bith ann an Criosd is creutair nuadh e.

III. *Freagramaid na dh' fhaodar a ràdh 'n ar n-aghaidh.*

1. *Ni an saoghal fanoid oirrne.* Tha sin fior. Rinn iad fanoid air Muire. Thubhairt iad gur e anacaitheamh a bh' ann, ach thubhairt Criosd gum bu mhaith a rinn i. Is e a 's fearr moladh Chriosd a bhi againn. Rinn iad fanoid air Criosd fhéin ag ràdh gun robh deamhain aige; 'us air Pol ag ràdh gun robh an cuthach air; agus mar sin le uile bhuill bheò Chriosd.

2. *Ciod e a 's urrainn mise a dheanamh—Is boirionnach mi.*—Bu bhoirionnach Muire. Bu bhoirionnach Muire Magdalen, ach is i bu luaithe a bh' aig an uaigh. Bu bhoirionnach Phebe, ach chabhar i mòran, 'us Pol 'n am measg. Bu bhoirionnach Dorcas, ach chuir i eudach air bochdaibh Ioppa. *Is leanabh mi.* "A beul naoidhean agus chiochran dh' orduich thu neart."

3. *Tha ro bheag de ghràs agam chum maith a dheanamh.* "An neach a dh' uisgicheas càch, uisgichear e fhéin." "Nithear an t-anam fialaidh sultmhor." Tha na h-uile lànachd ann an Criosd, agus tha an Spiorad ann chum do theagasg ann an ùrnuidh a dheanamh,—chum do pheacadh a chlaoidh agus do ghràs a bheothachadh. Ma labhras tusa ri càch, a reir do chothroim, bheir Dia pailteas duit fhéin. Is urrainn Dia toirt air na h-uile gràs meudachadh dhuit, agus faodaidh tusa, troimh sin, meudachadh anns na h-uile deadh obair. (Mal. iii. 10; Gnath. iii. 9, 10).

*Rev. R. M. M'Cheyne.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1866.

## "GUN DIA."

### CUNNTAS AN ANA-CREIDMHICH MU 'ATHARRACHADH.

("WITHOUT GOD.")



Fhuair mi m' àrach ann an eòlas na diadhachd. Thug mo pharantan oidheirp air mo thogail, "ann an oileau 'us ann an teagasg an Tighearna." Chaill mi mo mhàthair urramach 'n uair bha mi naoi bliadhna dh' aois, agus aig ceithir bliadhua deug chaidh mo chur a dh' ionnsachadh ceaird.

Gus an àm ud lean mi aìr meadhon-an nan gràs a fhrithealadh; agus aig àm éigin dheanainn ùrnuidh ri Dia, a gealltainn dha nan saoradh e mi gun tréiginn an t-olc 'us gun deanainn seirbhis da; ach cho luath 's a gheibh-inn an t-saorsa, cha robh cuimhne air a ghealladh, no air an neach a shaor mi.

Air dhomh nis bhi fad o'm dhathigh, gun suil m' athar a bhi orm, agus am measg mhuinntir aig nach robh spéis do ni maith air bith dh' fhàs mi caoin-shuarach; agus mu 's robh mi ochd bliadhna deug a dh' aois, bha 'm aideachadh 'n a ni gun bhrìgh. Rùn-aich mi nach gabhainn treòrachadh 's a chuis an aghaidh mo thoile le athair no eile.

Chuir mo chompanaich gu tric impidh orm a dhol gu tigh nan cleasaichean, ach dhiùlt mi car ùine. Mu dheireadh gheill mi 'us chaidh mi a dh' ionnsuidh an àite mhilltich ud; agus cha tugadh aon chuid rabhadh a fhuair mi no guth mo choguis orm pilltinn o mo shlighe. Roimh sud bha mo chleachdadh gu h-olc; ach a nis chuir mi uam mo naire.

Bha mi fad gun toil do 'n adhradh fhollaiseach, ach bha m' anntoil air dol am meud. Cha deachaidh mi ann ach an uair a b' éigin domh; agus an uair a chaidh bha fiamhachd na tàir agus na fanoid air mo ghnuis. An uair a bha an t-adhradh seachad

ghlacainn m' ad le aoin laimh agus dorus na caithreach leis an laimh eile, agus a feitheamh le inntinn làn tàire airson a bheannachaidh, ruithinn a dh' ionnsuidh an t-saoghail mar gum b' e m' àite dligheach e.

Goirid an deigh sud chuir mi uam gach spéis do ùdurras athar, agus thréig mi an t-adhradh follaiseach gu h-iomlan. Air dhomh a bhi gun fhocal na fìrinn a ghabhail thugam, thugadh thairis mi do mheallaidhean laidir air chor 'us gun do chreid mi breug, agus gun d' rinn mi adhradh do 'n chreutair na 's mo no do 'n Chruithear. Dh' àicheadh mi gun robh peacadh ann, no Satan, no focal Dhé, no Iosa Criosd. Chuirinn an teagamh gun robh anam neobhàsmhor aig an duine, agus gun robh siorruidheachd ann. Agus cha mhòr gun do chreid mi gun robh Dia fhéin ann car uine.

An robh mi sona an sud? Cha robh. "Dh' iarr mi tròcair air an ath thoilinntinn fheòlmhoir agus cha d' fhuair mi ach mealladh-dòchais. Bha mo Shàbaidean truagh; bha mo bheatha gràineil; agus bha am bàs, an uair a smuainich mi air, uamhasach. Dh' iarr mi caraid dileas gun fhaotainn; 'us an sin phòs mi, gun mhòr aire dha co a fhuair mi.

Bu mhòr mo dhòchas an sud, agus bu mhòr mo mhealladh. Bha mi bochd a chionn nach robh obair agam. Dh' fhàs mi aingidh, truagh, agus ach beag gun dòchas.

Aig an àm ud rugadh leanabh dhomh; ach dh' fhàg na bh' aig an leanabh r' a fhulang na bu truaighe mi. B' éigin duinn an tigh againn atharrachadh deich uairean an taobh a stigh de dha bhliadhna. Mu dheireadh, fhuair mi obair car thri miosan; ach ghabh fiabhrus air mo mhnaoi a chur 'n a luidhe i fad thri seachduinean deug, agus sgiteadh na chruinnich mi. Bha an leanabh gu tinn cuideachd 's an àm ud.

Mu dheireadh thainig feobhas air a mhnaoi; agus theich an t-eagal beag, 'us cha robh e ach beag laimh ri 'r cunnart, a bh' oirnne. Ach bha mo chrannchur cumhann 'n a aobhar cùraim. Thachair dithis choigreach, a bha 'n an luchd-anacreidimh, aon oidhche, orm ann an tigh-osda. Chuir mise an aghaidh fìrinn Dhé cho treine 'us gun do choisinn mi mòran de mholadh salach uatha, 'us iad a glacadh mo laimh. An ceann ar bruidhne thug iad cuireadh dhomh a dhol air feasgair an ath Shàbaid gu tigh-osda far an tachairinn ri mòran de chreutairean cho truagh riu féin a deasboireachd air na puinngean ceudna. Thubhairt fear dhiubh gu taireil, dàna, "Cho soilleir 'us a dh' innseas fear-deanamh nan uaireadair dhuit mu acfhuinn uaireadair, innsidh mise dhuit mu 'n Cheud Aobhar mhòr, agus Aobhar an Aobhair sin." Mar a labhair e thug e gu mo chuimhnesa neach anns na sguir mi a bhi creidsinn,—Sàtan. Bha uamhas orm; agus thubhairt mi ris, "Och, faodaidh duine dhol ro fhad." Dh' fhàg mi an cuideachd 'us tha mi 'moladh Dhé gun do thearuinn e mi o 'n rib aca.

O an àm ud fhuair mo dhànadas casgadh, ged a lean mi 's an aon bheachd. Leis gach truaigh eile a bh' agam bha fiachan orm. Thainig aimhreite cuideachd 's an teaghlach agam. Bhitheadh sinn a connsachadh, agus a cur ri ar truaighe mar sin. Bha mòr thrioblaid a nis agam; bha mo shuilean mar gum bitheadh iad air am fosgladh; chreid mi gun robh mi mallaichte "'n am bhascaid 'us 'n am storas; 'n am dhol a mach 'us 'n am theachd a steach; 'n am luidhe sios 'us 'n am éiridh suas."

Fo fhaireachadh air uamhas feirge Dhé chaidh mi mach oidhche a dheanamh ùrnuidh airson tròcair. Dh' iarr mi o Dhia gun soillsicheadh e m' inntinn, a teagasg dhomh ciod e a chreidinn 'us ciod e a dheanainn. Ged a bha fios agam gum b' aingidh mo la 'g a chaitheamh, cha d' fhairich mi cho "ro pheacach 's a bha am peacadh," ach air an oidhche ud thug

Iehobhah orm "gun d' ol mi de fhion an amhluaidh."

B' e an ath la an t-Sàbaid, ach cha b' urrainn mi a chionn m' eudach bhi cho bochd, dol do 'n eaglais. Ghabh mi uime sin laoidhean Chouper, an leabhar a b' fhearr, shaoil mi, a bh' agam 'us nach robh Biobull agam. Ann a bhi leughadh an roimh-radh a sgriobhadh le Mr Eoin Neuton, chunnaic mi sgriobhta, mu 'n duine nadurra, gun tugadh e a bheatha féin 'am malairt airson beatha coin." Bhuin sud rium; oir is minic a dheanainn fhéin e. Ach bhuin ni eile rium na 's mo no sud, gum "b' iongantach leis féin agus le a charaid carson a bha iad cho truagh fada gus am fac iad gun robh iad beò gun Dia anns an t-saoghal." Thainig na briathran ud, *Gun Dia anns an t-saoghal*" thugam le cumhachd o neamh; rainig iad m' anam a stigh; b' éigin domh sud aideachadh dhomh féin. Cha robh fios agam aig an àm gur ann as a Bhiobull a thugadh na briathran ud. (Eph. ii. 12.)

Bha ainm luachmhor Chriosd a sior fa chomhar m' inntinn air an la shònraichte ud. Carson, ars' mise, an smuainichinn air ainm air an d' rinn mi leithid de thàir? Cha do chuimhnich mi air fad chuig bliadhna ach a chum sgeig a dheanamh air! Gidheadh dh' fhan e 'n am inntinn, agus leagh e m' anam. "Iosa Criosd! Iosa Criosd!"

Bha mi iarrtuinneach air Biobull fhaotainn; ach leis cho bochd 's a bha mi, cha robh rathad agam air. Air an ath Dhémairt chuireadh an leabhar beannaichte do 'm ionnsuidh; agus o nach robh earbsa agam ris o an neach a chuir thugam e, mheas mi gum b' e tiodhlac Freasdail Dhé e, agus ghabh mi e le mòr aoibhneis. Air dhomh nis a bhi mar leanabh beag, shaoil leam mar a bha an leabhar agam 'n am laimh, "Ce b' e a theagaisgeas Dia dhomhsa 's an leabhar so, gabhaidh mi ris. C' aite an toir mi suil an toiseach? Ruigidh mi Iosa Criosd."

Chaidh mi troimh na Soisgeulaich, agus an sin leugh mi leabhraichean eile an Tiomnaidh Nuaidh, anns an d' fhuair mi solus, neart, agus sòlas do 'm inntinn. B' iongantach leam gun robh mi riamh 'n am mhichreidmheach.

Thainig am Biobull gu bhi gach la na 's luachmhoire do m' anam. Thoisich mi air ùrnuidh ann an ainm Iosa; a guidhe gun soillsicheadh e mo thuigse, gun dearbhadh e orm mo chionta, agus gun maitheadh e mo pheacadh. A chlach a dhiult mi cho fada, b' e nis clach-chinn na h-oisne. "Is e an Tighearn a rinn e."

B' iongantach na nithean a thug an toiseach air ais a dh' ionnsuidh tigh an Tighearna mi. Ach b' iongantaiche no sud an stéidh-teagaisg ghabh am minisdear. Is e bh' ann, "Am bi sibhse mar an ceudna 'n 'ur deisciobluibh aige"? Cha b' urrainn mi innseadh na dh' fhairich mi mar a thubhairt mi rium fhéin, "A Thighearna bheannaichte, b' e mo mhiann bhi 'n am dheisciobul agad!" Dh' fhalbh mi a dh' ùrnuidh 's a thoirt buidheachais do Dhia airson mo thoirt air ais a dh' ionnsuidh nam meadhonan.

Goirid an deidh sud ghabh mo mhac òg a ghrùrach. Lion eagal mi nach tigeadh e as, agus bha cùram mòr orm mu 'anam. Dh' éigh mi ri Dia airson trocair. Dh' iarr mi air oidhche 'us la coir a thoirt duinn ann am "fuil phriseil Chriosd;" oir bha i priseil an sud. Loisg mi mo dhroch leabhraichean 'us phaipeirean. Air an ath fheasgair bha mi 'n am fhianuis an uair a thainig a chrioch sholamach air.

Chleachd mi nis adhradh follaiseach a fhrithealadh. Fad iomadh Sàbaid b' iongantach leam cho dlù 's a bha an teagasg a chuala mi ri teagasg a Bhiobuill. Ach bha cuid de shearmoinean ro fheumail do 'm anam, gu h-araidh, searmoinean air na focail: "Is aithne dhomh co anns an do chreid mi: agus is dearbh leam gur urrainn e sin a dh' earb mi ris a choimhead mu choinnimh an la ud." "Is e a

shlànuicheas an cridhe briste." "Tha fear-tagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am firean." "Co uime sin a thearnar?" "Am bheil sibhse nis a creidsinn?" "Rannsaich mi agus gabh aithne air mo smuaintibh, agus faic am bheil slighe olc air bith annam; agus treòraich mi 's an t-slighe shiorruidh."

Dh' fhairich mi mòr bhuaidh aig searmoin air, "Ni mo am bheil slainte trid neach air bith eile;" agus na 's mo fhathasd aig searmoin air an phairiseach agus a chìs-mhaoir. An uair a dh' aithris am minisdear briathran a chìs-mhaoir," Dhia, dean trocair ormsa a tha 'n am pheacach" dh' fhairich mi gath dealrach soluis a ruighinn air m' anam. Co as a thigeadh e ach o ghrein na fireantachd? Bhuail e stigh air m' anam (an sin a thuig mi gun robh *anam agam*). Dhealraich e air mo ghnùis. Dh' fhoillsich e mòrachd Dhé. Nochd e dhomh mo pheacadh 'us mo chionta uamhasach; ach aig an àm cheudna bu dòchas leam gun robh trocair aig Dia eadhon air mo shonsa.

Ach an t-searmoin bu mhillse uile is ann bha i a nochdadh cor an anama fo bhuaidh an t-soisgeil. Bha mi gu sud ag amharc na 's mo ri bagraidhean lagha bhriste no ri sgeul aoibhneach an t-soisgeil. Air an aobhar ud bha mi làn amharuis 'us eagail; ach a nis theich iad sud; bha mo chosan air craig, eadhon air "Criosd, neach is e crioch an lagha chum fireantachd dhoibhsan uile a chreideas." Cha-n urrainn mi an t-aoibhneas innseadh a shealbhaich mi 's an uair thaitnich ud, a cheud aoibhneas a bh' agam riamh.

O 'n la 's na chreid mi ann an Iosa, ged nach robh mo chrannchur ach cumhann, gidheadh "thugadh m' aran dhomh, agus rinneadh m' uisge cinnteach." Rinneadh mo thròcairean nuadh gach maduinn; agus lion iad mo chridhe le buidheachas.

Tha iomadh ni ann fhathasd 's am bheil mi a teachd gearr, agus iomadh easbhuidh 'n am fhaireachadh; ach "a diochuimhneachadh na nithean a tha air mo chùl, agus a sìneadh a dh' ionnsuidh nan nithean a tha romham, tha mi a dian-ruith a dh' ionnsuidh a chomharaidh, chum duaise ard-ghairme Dhé ann an Iosa Criosd. Tha trioblaidean agam agus tha sùil agam riu an so. Ach an uair a tha trioblaidean 'g am chur gu caithir-gràis, measaim iad 'n an comharadh air mhaith.

A thuilleadh air sin tha mi a faotainn aobhar misnich fo na h-uile deuchainn; oir tha m' fhulangas a 's mo 'n a earlas air tròcair shònraichte. C' uine a chunnaic mi gun robh mo choir ann an Criosd cinnteach? An uair a bha mi air chrith air bruaich an eudòchais no an uair 's am b' iorasail agus 's am bu bheannaichte a bha mi? Bha an uair a bha mi 'n am shìneadh air leabaidh bhochd air an ùrlar. Cha d' fhuair mi gun robh caraid agam air neamh gus an do thréig cairdean aimsireil mi.

Gum b' ann a bhitheadh tuilleadh aithne agam orm fhéin agus air Criosd; gum b' ann a gheibheadh e tuilleadh gràidh agus tuilleadh seirbhis uam; gum b' ann a leanainn an Tighearn Iosa troimh dhroch chliù agus troimh dheagh chliù; agus air dha m' anam a thearnadh beò, gum b' ann a dheanadh e leam mar is maith leis.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS A GHEAMHRAIDH, 1866.


## AN DUINE IOSA CRIOSD.

("THE MAN CHRIST JESUS.")



*Bethany.*

A Leughadair,—Tha aon ni 's a Bhiobull a tha 'toirt barrachd ann an cudthrom thar gach ni eile. Is e sin Iosa Criosd. Is e eolas airsan a bheatha mhaireannach. Is e a bhi 'creidsinn annsan a bhi air ar fìreanachadh. Is e an inntinn a bha annsan a bhi annainn, a bhi naomh. Is e a bhi 'fantuinn annsan mòr thoradh a thoirt uainn. Is e a bhi maille ris-san neamh féin. Gu cinnteach cha-n urrainn sinn tuilleadh 's a chòir a dh' eòlas bhi againn air Iosa Criosd.

Tha na h-uile ni mu Chriosd iongantach. A nadur, a dhreuchdan, a bheatha, a bhàs, a riarachadh do cheartas, 'eadar-ghuidhe,—is aobharsmuaineachaidh iad uile. Ach tha aon ni ann a dh' iarainn 'chur fo 'r n-aire an diugh, a chionn agus gur tric a nithear diochuimhne air. Is maith leam gun cuimhnicheadh sibh gu bheil Criosd *'n a dhuine cho maith 's a tha e 'n a Dhia.*

Thigibh an diugh 'us amhaircibh air an diomhaireachd so. Is diomhaireachd e, ach is fìrinn e, fìrinn, mar a dh' fheuchas mi ri nochdadh 's am bheil mòr chudthrom.

A leughadair, bu mhaith gun dearcadh d' inntinn air gun robh Iosa Criosd de rìreadh 'n a dhuine cho maith 's a bha e 'n a Dhia. Bha e co-ionann ris an Athair anns na h-uile ni, agus 'n a Dhia siorruidh. Ach bu duine cuideachd e, agus ghabh e co-roinn de dh' fhuil agus de dh' fheòil, agus rinneadh cosmhuil ruinn e anns na h-uile ni, gidheadh as eugmhais peacaidh. Bha corp aig mar a th' againn. Rugadh e de mhnaoi, mar a rugadh sinne. Dh' fhàs e mar a dh' fhàsas sinn ann an airde. Bha e gu tric mar a gheibhear sinne, ocrach

agus tartmhor, fann agus sgìth. Dh' ith e, dh' òl e, ghabh e fois, agus choidil e mar a ni sinne. Rinn e bròn, ghuil e, agus dh' fhairich e mar a ni sinn. Is iongantach e ach is e an fhìrinn e. Ghluais esan a rinn na neamhan mar dhuine bochd, sgìth, air an talamh. Ghabh esan a rìghich os cionn prionnsalachda agus cumhachda ann an ionadaibh neamhaidh, corp anmhunn d' a ionnsuidh féin, mar a th' againn. Thainig esan a dh' fhaodadh tàmh a ghabhail am measg na glòire a bh' aige maille ris an Athair, agus molaidh mhillte de dh' ainglibh, a nios chum na talmhainn, agus chòmhnuich e mar dhuine am measg dhaoine peacach. Nach 'eil sud 'na mhiorbhuil de dh' iorasIachd, gràdh, truas, agus gràs !

Is mòr an sòlas leamsa a bhi a smuaineachadh gun robh Criosd 'n a dhuine iomlan cho cinnteach 's a bha e 'n a Dhia. Tha an cuspar 's am bheil an Sgriobtuir ag iarraidh orm mo mhuinghin a chur cha-n e mhàin 'n a Ardshagart mòr, ach 'n a Ardshagart cofhaireachail. Tha cofhulangas ann cho maith ri cumhachd. Cha-n e mhain mar Mhac Dhé gu bheil e 'n a Shlanuidhear comasach ach 'n a Shlanuidhear cofhaireachail.

Co aig nach eil fios gur milis an ni cofhulangas 's an t-saoghal pheacach so? Is fearr e no airgiod, agus na 's ro theirce. Is urrainn mòran tiodhlac a thoirt, aig nach gluaisear an cridhe. Cha-n 'eil ni a choisinneas an cridhe mar a ni cofhulangas. Is minic a bha deagh chomhairle gun bhuaidh air bith air cridhe tròm. Is ann a ni comhairle fhuar an cridhe a theannachadh ann an là na h-éigin. Ach cofhulangas blàth air leithid a latha is ann a dhuisgeas e faireachadh d' a réir fhéin 's an duine, 'us bheir e buaidh nach toir a h-aon ni eile. Thoir dhomhsa an caraid, cia b' e cho bochd 's a tha e, aig am bheil cridhe blàth an còmhnuidh.

A leughadair, is aithne do ar Dia so. Is aithne dha nithean diomhair a chridhe. Is aithne dha mar a ruigear cridhe an duine, agus na nithean sònraichte a ghluaiseas e. Dh' ulluich e Slànuidhear gràdhach cho maith ri cumhachdach. Thug e dhuinn neach a tha, cha-n e mhàin laidir chum aithinnean a spionadh as an losgadh, ach gràdhach chum 'us gum faod an t-anam sgìth e fhéin a shocrachadh air le dòchas agus tlachd.

Chi mi comharradh iongantach air gràdh 'us gliocas ann an aonadh an da nadur ann am pearsa Chriosd. Beannaichte gun robh an Tighearn, tha mo Shlanuidhear 'n a Dhia cho maith 's a tha e 'n a dhuine agus 'n a dhuine cho maith 's a tha e 'n a Dhia,—'n a Dhia agus mar sin comasach air mo thearnadh,—'n a dhuine agus mar sin comasach air cofhaireachadh bhi aige maille rium. Chòmhlaich cumhachd 'us cofhulangas ann am pearsa glòrmhor an Tighearn' Iosa Criosd. Is cinnteach gur mòr an sòlas a th' aig a chreidmheach. Faodaidh e earbsadh 's a bhi gun eagal.

A leughadair ma 's aithne dhuit a dhol gu caithir-grais le d' urnuidh airson maitheanais agus tròcair, na diochuimhnich an t-eadarmheadhonair troimh am bheil thu a tarruing faisg air Dia, an duine Iosa Criosd. Is aithne dhasan an saoghal truagh 's am bheil thu ri saothair, oir chòmhnuich e fhéin ann fad thri bliadhna deug thar fhichead. Is aithne dha anacainnt pheacach a tha 'g ad dhimhisneachadh, oir ghiùlain e fhéin e.

A leughadair, ma 's aithne dhuit sòlas am measg thrioblaid aimsireil 'iarraidh air an Tighearn Iosa Criosd, bhuineadh dhuit laithean 'fheoìa agus a nadur mar dhuine a chuimhneachadh.

Tha thu ag iarraidh o neach do 'n aithne d' fhaireachadh o 'fhaireachadh féin, agus dh' òl e de 'n chùpan shearbh, oir bu duine doilghiosan e agus eòlach air cràdh. Is aithne do Iosa cridhe duine, amhgharan cuirp duine, saothair duine, oir bu duine e fhéin, agus bha fuil us feoil aige air thalamh. Shuidh e sgìth aig tobair Shichar. Ghuil e aig uaigh Lasaruis. Chuir e follas

fola dheth aig Getsemane. Rinn e osnaich thròm air Calbhari. Is aithne dha d' fhaireachadh. Is aithne dha na h-uile ni a bhuineas do 'n duine, ach am peacadh.

Am bheil thu bochd agus uireasbhuidheach? Bha Iosa mar sin. Bha tuill aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an athair, ach cha robh àite aig Mac an duine 's an cuireadh e a cheann. Chòmhnaich e ann am baile tàireil. B' abhaisd do dhaoine a ràdh, "An tig ni maith 's am bith a Nasaret?" (Eoin i. 46). Mheasadh e 'n a mhac saoir. Shearmonaich e ann am bàta coingheall, mharcaich e do Ierusalem air asail choingheall, agus thiodhlaiceadh e ann an uaigh choingheall.

Am bheil thu leat fhéin 's an t-saoghal, agus air do dhearmad leosan do 'm bu chòir do ghràdhachadh? Bha Iosa mar sin. Thainig e chum a chuid féin 'us cha do ghabh iad ris. Is e bh' anns a bheagan a lean e iasgairean agus cismhaoir. Agus thréig eadhon iad sin e mu dheireadh, agus sgapadh iad gu 'n àite féin.

Am bheil thu gun bhi air do thuigsinn le daoinibh, agus fo thàir 'us geurleanmhuinn aca? Thug iad geòcair agus pòitear fiona mar ainm air, caraid chismhaor, Samaritanach, fear-cuthaich, agus deamhain.

Am bheil Satan 'g ad bhuaireadh, agus a cur droch bheachdan 'n ad inntinn? Mar sin a bhuair e Iosa. Dh' 'iarr e air gun earbsa a chur ann am freasdail 'Athar, "Thoir àithne do na clachaibh sin iad a bhi 'n an aran." Dh 'iarr e air Dia a dhearbhadh le a chur an coinnimh cunnart gun aobhar air, ag radh "Tilg thu fein sios" o bhinnein an teampuill. Thairg e rioghachdan na talmhainn bhi aige na 'n deanadh e striochdadh beag dha fhéin, "Iad sin uile bheir mi dhuit ma thuiteas tu sios, agus ma ni thu adhradh dhomh."

Am bheil air uairibh mòr amhghar inntinn agad? Am bi dorchadas agad mar gun robh Dia air do threigsinn? Bha Iosa mar sin. Co is urrainn amhghar 'inntinn 's a ghàradh innseadh? Co a thomhaiseas doimhneachd fulangais 'anama 'n uair a dh' éigh e "Mo Dhia! mo Dhia! carson a thréig thu mi?"

Oh! a leughadair, is do-dheanta Slànuidhear a bhi ann na 's freagarraich do chor an duine no ar Tighearn Iosa Criosd,—freagarrach a chionn a chumhachd agus a chofhulangais le chéile—freagarrach a chionn e bhi 'n a Dhia agus 'n a dhuine cuideachd. Iarraibh le dùrachd, dearbhachd a bhi agaibh air gur duine Criosd cho maith ri Dia. Thugaibh onoir dha mar Righ nan righ agus Tighearn nan tighearn: ach an uair a ni sibh sin na diochuimhnichibh gun robh corp aige agus gum bu duine e. Deanaibh greim air an fhìrinn so agus na dealaichibh ris.

Eisdibh car bheagan ùine ris na their na Papanaich an uair a their iad gu bheil tuilleadh cofhulangais aig an oighe Muire agus aig na naoimh na th' aig Criosd. Abraibh riu gur ann o aineolas air an fhìrinn agus air fior nàdur Chriosd tha sud a sruthadh. Abraibh riu nach 'eil iarrtus agaibh air sòlas o naoimh agus ainglibh, o an oighe Muire agus o Ghabriel fhad 's a dh' fhaodas sibh ar n-anam sgìth a shocrachadh air an duine Criosd Iosa.

Giùlanaibh leam beagan, an uair a bheir mi oidheirp air na nithean a chuala sibh a chur dhathigh air 'ur cridhe.

1. Tha iad ro lionmhor ann aig nach 'eil spéis do na nithibh so idir. Tha an ionmhas bhos. Is e nithean an t-saoghail an cuid. Cha-n 'eil dad aca mu chathaibh, 'us anmhuinneachdaibh, 'us amharusaibh, 'us eagalaibh an fhirein.

Is beag aca gu bheil Criosd 'n a Dhia 'us 'n a dhuine. Is beag aca co dhiubh rinn e miorbhuilean no nach d' rinn. Cha-n 'eil sud aca ach mar bhriathraibh 'us ainmibh mu nach gabh iad dragh. Tha iad gun Dia 's an t-saoghal.

A leughadair, ma 's e so do chor,

gabh roghainn uam; cha-n fhad a leanas tu air do shlighe. Cha bhi thu beò gu bràth. Thig a chrioch. Thig am falt liath, an aois, tinneas, laigse, am bàs,—tha iad uile, uile romhad, agus is éigin an coinneachadh uaireigin. Ciod e a ni thu 'n uair a thig an la ud?

Cuimhnich mo bhriathransa an diugh. Cha-n fhaigh thu sòlas air la tinneis agus bàis mar bi Iosa agad mar charaid. Chi thu, agus is uamhasach e, cia b' e mar a dh' fhaodas daoine labhairt le uaill, nach foghainn doibh ach Criosd ri uchd bàis. Faodaidh na h-uile cleachdadh o an leth mach a bhuineas do 'n eaglais bhi air a chuairteachadh. Ach ma leanas tu 'sa pheacadh, a deanamh tàir air Criosd 'n ad òige, cha-n iongantach ged threigeadh esan thusa 's a cheann mu dheireadh. Mo chreach! is brònach na focail, ge tric a choimhlionar iad: "Ni mi gàire ri 'r trioblaid; ni mi fochaid an uair a thig 'ur n-eagal" (Gnath i. 26).

Thigibh, mata, an diugh, agus gabhaibh comhairle o neach aig am bheil gràdh do 'r n-anamaibh. Oh! gum faigheadh briathran Dhé féin àite ann 'ur coguis, "Cia fhad, a dhaoine baoghalta, a ghràdhaicheas sibh baoghaltachd? agus a ghabhas luchd-fochaid tlachd 'n am fochaid, agus a bheir amadain fuath do eòlas? Pillibh ri 'm achmhasan; feuch doirtidh mi mach mo Spiorad oirbh; ni mi aithnichte mo bhriathran duibh" (Gnàth. i. 22, 23). A leughadair, is e mo bheachd gum b' e mullach peacaidh Iudais Iscariot nach iarradh e maitheanas 'us nach pilleadh e chum an Tighearna. Feuch nach bi e mar sud agadsa

2. Faodaidh bhi gun ruig an duilleag so air cuid aig am bheil gràdh do Chriosd agus a tha 'creidsinn ach leis am bu mhaith tuilleadh gràidh bhi aca dha.

A leughadair ma 's e sud thusa, gabh ri comhairle agus càruich ri do chridhe e.

Aon ni a ni thu, cuimhnich a ghnàth *gu bheil Criosd 'n a phearsa beò.*

Is eagal leam gu bheil pearsa Chriosd fo dhiochuimhne aig cuid de luchd-aideachaidh an diugh. Is mo an t-slàinte aca no an Slànuidhear; an t-saorsa no am Fear-saoraidh; am fireanachadh no Iosa; obair Chriosd no Criosd féin.

Cha-n 'eil ni a dh' 'ulluicheas airson flaitheanais far am bi Criosd, mar a ni cochomunn ri Criosd, mar neach a tha e fhéin beò, bhos air thalamh. Oh, a leughadair! is mòr an t-eadardhealachadh eadar *beachd* agus *neach.*

Cuimhnichibh cuideachd gu bheil an Tighearn Iosa *gun atharrachadh 's am bith.*

Is e an Slanuidhear an ti ceudna an dé, an diugh, agus gu bràth. Cha-n 'eil atharrachadh air. Is e an ti ceudna e shuas air deas laimh Dhé a bha ann air an talamh. Is maith dhuit sud a chuimhneachadh.

A leughadair, bu mhaith leam gun leughadh daoine na ceithir soisgeulaich na 's tric no tha iad a deanamh. Bu mhaith leam iad a bhi na 's eòlaich air Criosd. Bu mhaith gum bitheadh eòlas aig daoinibh neo-iompaichte air chum gum bitheadh beatha aca. Bu mhaith leam gum bitheadh tuilleadh eolais aig creidmhich air, chum gum bitheadh iad na 's naoimh, na 's sona, agus na 's uidhimichte airson gloire.

*Rev. J. C. Ryle.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH, 1866.

# PILLEADH AN T-SAIGHDEIR.

SGEUL FIOR.

("THE SOLDIER'S RETURN.")



RUGADH mi ann am baile D—— agus thogadh mi le parantaibh diadhaidh. Bha mho mhàthair ionmhuinn 'n a bean chomharraichte 's an diadhachd, agus bha m' athair 'n a fhior Chriosduidh, agus 'n a sheanair 's an eaglais anns an àite. Bha iadsan airidh air deagh mhac, ged nach b' ann mar sin a bha mise.

Dh' fhaodadh e bhi air a radh mu 'm dhéighinn gun deachaidh mi "air seacharan o 'm oige." O bha mi 'n am leanamh, thréig mi Dia air chor 'us gu d' thainig mi, mar ghille, gu bhi comharraichte 's an uile olc. Cha-n e mhàin gum b' eucorach mi, ach bha mi 'n am cheannard air luchd an uilc. Is minic a ghuidh mo phàrantan leam agus air mo shon; is iomadh comhairle, earail, agus cronachadh a fhuair mi uatha, agus is minic a ghuil iad os mo chionn. Ach bu bheag agam sud uile, agus dh' fhan mo chridhe cruaidh agus coma; agus b' fhad leam gus am bithinn aois duine, chum gum faodainn tigh m' athar fhàgail, agus mo làn a ghabhail de pheacadh. B' fhuath leam an t-Sabaid agus an t-adhradh teaghlaich. Bha iomadh doigh 'g a dhealbh leam chum an tigh fhàgail. Mu dheireadh, cha-n e gun robh dad agam air an t-saighdearachd, ach chum faighinn as o smachd agus ùdarras mo pharantan, ghabh mi 's an arm; agus chum saorsainn a bhi agam o na h-uile gné dhiadhachd, ghabh mi ann an reiseamaid a bha 'dol do Innseachaibh na h-aird an iar.

Air dhomh bhi 'n am aon mhac agus 'n am aon leanamh, bu mho 's mòr sud do chridhe briste mo mhàthar; agus ag urnuidh airson a leinimh mhi-fhiùdhail, chaidh i sios 'an uine ghoirid

do 'n uaigh. Bha bròn 'm athar ceart cho mòr, agus ghuidh e dhiom gum faodadh e m' fhuasgladh as an arm. Ach cha leiginn leis; thug m' fhuath do 'n diadhachd orm a thairgse a dhiùltadh, a chionn 'us nach fhac mi rathad eile air cùl a chur ris. Oh, an tròcair a b' urrainn maitheanas a thoirt domhsa!

Air a glùnaibh, le deuraibh, ghuidh mo mhàthair orm nach fàgainn i. "Fuasglaidh d' athair thu," ars' ise, "Oh, mo mhic, m' aoin mhic, na bris cridhe do mhàthar, 'us na tarruing a nuas mallachd Dhé air do cheann. Smuainich air d' anam luachmhor. Oh, ciod e a thig dheth 'n uair bhitheas tu 'n ad shaighdear!"

Shuidh m' athair 'us e a gal cuideachd, mar fhianuis air a chomhradh, gun fhocal a ràdh. Dh' fhairich mi gun robh gràdh agam dhoibh; bu toileach a dh' fhuirichinn maille riu—ach an cuid diadhachd! Is e an DIADHACHD 'us cha b' e iad féin do 'n d' thug mi fuath; agus chum *sin* a thréigsinn rùnaich mi *iadsan* a thréigsinn.

'N uair a dh' fhalbh mi, chuir mo mhàthair, 'us i iarrtuinneach airson mo mhaith spioradail, Biobull beag ann an filleadh aoin de mo chuid leintibh, 'us i a trusadh m' eudaich. Cha d' fhuair mi e gus an robh mi fada mach air a chuan. Thuit e as an aite 's na chuir i e 'n uair a bha mi 'cur leine ghloin orm. 'N uair a chunnaic mi am Biobull, bha an cuthach orm, rug mi air, ruith mi suas gu clàr na luinge, agus thilg mi 's a chuan e cho fada 's a b' urrainn mi.

'N uair a rainig mi an reiseamaid anns na Innseachaibh, ghabh mi mo shaorsa, agus pheacaich mi le laimh laidir. Is uamhas leam bhi 'smuaineachadh air na rinn mi an uair ud. Cha do chuir ni air bith casgadh orm. Cha robh eagal orm roimh Dhia. Cha robh e 'n a mo smuaintibh uile. Cha do chuir toradh mo dheanadais cùram orm; agus, *cha b' urrainn ni air bith ach gràs airidh air Dia—gràs saor agus arduachdranail—gràs a meudachadh do cheannfeadhna pheacach—gràs a dh' iarras, agus a ruigeas air a pheacach, mu 'n iarr am peacach agus mu 'm faigh e e, ruighinn air mu chor-sa.* Faodaidh cuid, ma thogras iad, làbhairt mu 'n "oibribh," ach is éigin domhsa ràdh, "*Cha-n ann trid oibre fireantachd a rinn mi ach a réir a thròcair shaor e mi.*"

"Oh, na fiachan trom a th' orm do ghrás!"

Chaidh mi la do 'n choille le mo chuid companach 's a pheacadh, far an d' iarr sinn ar peacaidhean 'fholach o dhaoinibh, 'n uair a chuala mi fuaim nan salm am fad as. Cha chuala mi roimhe e o dh' fhàg mi tigh m' athar. Ghlac e m' aire; sheas mi agus dh' éisd mi, agus thainig smuaintean stigh do 'm inntinn air nach b' fhiosrach mi gu sud; agus mar iongantas dhomh fhéin, thuit na deoir o mo shuilibh. Bha "mo dhathigh" fa chomhar mo shula. Leagh mo chridhe. Lionadh m' inntinn le beachd air urnuighibh m' athar—agus mo mhàthar—leis an doilghios a fhuair iad uam—na Sabaidean aig mo dhathigh—an t-adhradh teaghlaich ann—mo pheacaidhean, mo pheacaidhean mòra, an aghaidh Dhé agus mo pharantan ionmhuinn, an aghaidh chompanach m' oige, agus m' anama féin, gus an do chriothnuich mi 'am fianuis feirge an Tighearna.

An toiseach rinn mo chompanaich fanoid air mo bhròn; ach 'n uair a dh' fhàs e mòr, ghabh iad eagal agus theich iad uam. An uair bha mi an comas éiridh—oir thuit mi sios—chaidh mi far an cuala mi an fhuaim, agus far an cluinninn guth an fhirteagaisg. Is e searmonaich a bh' ann a chuireadh a mach chum craobhsgaoiidh an t-soisgeil 'us e a labhairt ri daoinibh dubha. Gun fhios doibh luidh mi fo phreas, agus dh' éisd mi ris an t-searmoin, agus chuala mi mu 'n aite 's an cruinnicheadh iad rìs. Cha b' urrainn mi innseadh ciod e na h-oidhchean agus na laithean a bh' agam nis. Cha robh Biobull agam, ni mo bha duine 's an reiseamaid do m' b' urrainn

mi mo chor innseadh, no o 'n iarrainn comhairle.

Aig an uair a chomharraich am fear-teagaisg, bha mi rìs folaichte air cùl mo phris. Is e rinn an t-searmoin mo chionta fhàgail na 's soilleir dhomh, agus mo chunnart cuideachd mar neach buailteach do 'n "*fheirge chum teachd.*" Mar theachdair Dhé, "*fhuair e a mach mi,*" agus dh' éigh e ri mo chridhe "*is tusa an duine!*" Mar "chlaidheamh an Spioraid," rinn e leòn nuadh air m' inntinn, agus reub e a rìs na lotan a bha 'cur fola asda mar tha, gus mar tha an Salmadair ag ràdh an "*d 'rug piantan ifrinn orm; fhuair mi teinn agus bròn.*"

Car ùine, bha eudochas agus bàs romham; dhiùlt mi m' aran itheadh, a chionn "duil eagallach ri breitheanas agus feirg theinntich a sgriosas na h-eascairdean." B' eagallach agam an fhìrinn ud, "*Cha-n 'eil sìth ann, deir mo Dhia, do 'n aingidh.*" Cha robh sìth ann domhsa: 'n am smuaintibh mu Dhia; anns na chuimhnich mi de 'fhocal; 'n am chridhe féin. Cha b' urrainn mi sìth fhaotainn air thalamh,—cha robh dùil agam rithe o neamh. B' uamhasach mo smuaintean mu 'n *ùine dh' fhalbh*—chriothnuich mi 'n uair a smuainich mi air na bha *ri tighinn.* Bu dàna leam guidhe; agus cha b' fhiosrach leam ciod a dheanainn chum "mo thearnadh."

Dhomhlaich mo chompanaich nis timchioll orm, cuid 'g am bhreugadh, cuid a mionnan, cuid 's a ghaireachdaich, ach iad uile ri fochaid. Chuir mi an cuimhne dhoibh, le mòr ghluasad inntinn, cho fad 's a chaidh mi 's a pheacadh; gun d' rinn iad-san mo bhrosnuchadh, agus gun do lean iad gun tàmh; agus gum b' ann, "*de throcair an Tighearna nach robh sinn air ar caitheamh as.*" Dh' innis mi dhoibh gun eagal an t-atharrachadh a thainig orm; agus an cunnart siorruidh a bhitheadh ann duinn nan leanadh sinn mar a bha sin 's an olc, agus nan diùltadh sinn aithreachas a dheanamh. Is e bh' aca orm nis 'n am measg uile "Am Methodach."

Rainig mi ach beag na h-uile duine 's an reiseamaid ag iarraidh Biobuill, ach cha robh a leithid r' a fhaotainn. Thubhairt oifigeach rium 'n uair a chuala e sud gun tugadh esa Biobull dhomh nan rachainn d' a ionnsuidh. Leum mo chridhe le aoibhneas, agus gun dàil chaidh mi d' a ionnsuidh 'g a iarraidh. Shuidh e car ùine ag amharc, an sin a toirt dhomh ni air fhilleadh ann am paipeir gu cùramach, 'us e sgriobhta air "Am Biobull Naomh." Thug mi taing dha, mhol mi Dia, agus thill mi le cabhaig. Ach ciod e cho mòr 's a bha am mealladh an uair a fhuair mi an àite Biobuill Naoimh pasgan de chairtibh salach. Thug sud misneach do mo naimhdibh, agus ghlaodh iad timchioll "Is maith a fhuaireadh e;" "Thoill e sud;" "Is ann mar sud bu choir a bhi, ghillean &c." *

Chum dol as o na gheur-leanmhuinn, bha mi nis gu tric 's na coilltibh, fo na phreas far an cuala mi am fear-teagaisg air tùs, agus 'n am ùrnuidh ghuidh mi gun seòladh Dia mi far am faighinn Biobull. Faodaidh sibh smuaineachadh gun robh iongantas orm 'n uair a fhuair mi, aon la, Biobull ùr a luidh fo na phreas! Làn aoibhneis, thuit mi sios air mo ghlùnaibh, agus thug mi buidheachas do Dhia airson an tiodhlaic. Air dhomh neach a mhothachadh a tighinn, sheall mi suas, agus co a chunnaic mi ach am fear-teagaisg. Thubhairt e rium, gun cuala e la 'us e feitheamh airson a choimhthionail, m' ùrnuidh ri Dia airson a Bhiobuill; agus gun d' thug e Biobull leis. Fhuair mi seòladh agus comhairle uaith a thug sòlas do mo spiorad thruagh. Rinn e ùrnuidh cuide rium, agus sheòl e mi a dh' ionnsuidh an aoin leighis do 'n anam chiontach— fuil phriseil an Uain, a dhoirteadh air Calbhari. Anns a

* Is aobhar aoibhneis gu bheil Biobuill nis air ullachadh do 'n arm, agus gu bheil saighdearan diadhaidh ach beag anns na h-uile reiseamaid.

Bhiobull leugh mi gun do ghiùlain Iosa, an neach neo-chiontach, am peanas a thoill am peacach agus gum faodainn tighinn direach mar a bha mi chum maitheanas peacaidh fhaotainn " gun airgiod agus gun luach."

B' iad na ceisdean mòra nis—" Ciod e a dh' iocas mi do 'n Tighearn?" "A Thighearna, ciod a 's aill leat mise a dheanamh?" Ciamar as fearr a ni mi d' ainm a ghlòrachadh agus a ni mi maith do chàch?" A chum so, thoisich mi gach feasgair air a Bhiobull a leughadh do na saighdearaibh. Chuir cuid 'n am aghaidh gu mòr. Chum 'us nach cluinneadh iad mi, sheinn cuid òrain, rinn cuid eile mionnan, agus rinn cuid fanoid; ach bha beagan, oidhche an deigh oidhche, a thionail timchioll domh, agus a dh' éisd le aire ri focal Dhé; agus is e mo dhòchas nach d' eisd iad an diomhanas.

Is mor a dh' fhuiling mi car ùine air sgàth m' aideachaidh. Ach bha an Tighearn agam mar charaid, a deanamh "*a ghràis foghainteach air mo shon*," gus an do chuir mi an geurleanmhuinn gu nàire le mo sheasmhachd; seadh, gus an do sguir e buileach. Air dhoibh fhaicinn nach tugadh gruaim, no gàire, no breugadh buaidh orm, troimh chabhar an Tighearna, leig iad leam—a gabhail na 's mo a dh' eagal, a leir coslais asam, no a thaisbean iad a dh' iarrtus air ionnsuidh a thoirt orm. Thainig leithid de chasgadh air a gheur-leanmhuinn, 'us gun d' fhuair mi, ged a bha eagal air cuid romham, gun robh iad uile toilichte caoimhneas a nochdadh dhomh.

Is ann mar sud a bha 'n uair bha ordugh aig an reiseamaid pilltinn dhathigh. Bha sinn an ceann ùine ghoirid air a mhuir, 'us an sin 'n ar tir féin far an d' iarr mi cead dol a choimhead m' athar.

Làn doilgheis ach làn dòchais rinn mi cabhaig a dh' ionnsuidh a bhaile bhig do 'n do bhuin mi. Cha-n fhad a bha mi air ruighinn 'n uair a chunnaic mi tiodhlacadh, agus a faicinn caraid dlùth a coiseachd aig ceann na ciste, dh' fharraid mi ciod an tiodhlacadh a bh' ann, 'us fhreagair iad gum b' e m' athair a bh' ann!

Thill mi agus lean mi mar a dh' fhaodainn. Aig an uaigh thuit mi sios air a chiste gun fhios ciod e bha mi a deanamh. Bha na daoine fad mu 'n d' aithnich iad mi leis an eideadh saighdeir a bh' orm, agus iad a bhi meas gun robh mo reiseamaid fhathasd 's na h-Innseachaibh; ach cho luath 's a dh' aithnich iad mi, is e bh' aca, "Thug e am fait liath sios le bròn do 'n uaigh."

Oh, gun robh sud 'n a bhréig! Ach, cha robh! Bha bàs mo dha pharanta orm. Ach gidheadh faodaidh mi ràdh le Pol " Fhuair mi trocair!"

A leughadair, ciamar tha e leatsa? An d' rinn thusa tàir air tròcair Dhé? Ma rinn, feuch gun gabh thu misneach o na dh' éirich dhasan ann am bhi 'piltinn dh' ionnsuidh an Tighearna. O, nach pill thu ris, a nis eadhon an diugh? "*Is gràdh Dia*," agus tha e deònach gabhail riut. Oh, tròcair iongantach! gràdh iongantach! Is e focal Dhé, ma thig thu chum Iosa—ma dh' earbas tu as, ma ghabhas tu ris, gum maith e do pheacaidhean uile, 'g ad dheanamh 'n ad leanamh dha; gun dean e naomh agus sona thu, agus fadheoidh, gun ruig thu glòir. Gun deònaicheadh Dia e, air sgàth Iosa!

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS NA BLIADHNA 1867

# CIOD E AN DUINE?

AIRSON NA BLIADHNA URA.

("WHAT IS MAN?")



"NACH imich iad uile do aon aite?" ars' an duine glic (Eccles. vi. 6). Seadh, tha sinn a dol air adhart, agus a dol sios. Tha an ùine goirid; "'us cha-n 'eil fuireach no dàil ann. Tha aon ghinealach a siubhal agus ginealach eile a teachd" (Eccles. i. 4).

Ann am miosachan na bliadhna tha sinn a faicinn gun do chaochail da cheud 'us tri fichead 's a deich de dhaoinibh *ainmeil* air a bhliadhna a dh' fhalbh; cha-n 'eil fhios ciod an aireamh de dhaoinibh *nach robh ainmeil*. Gidheadh airson na h-uile, aithnichte 'us neo-aithnichte, bochd 'us beartach, foghluimte agus neo-fhoghluimte, cha-n 'eil ann ach aon bhreitheanas agus aon siorruidheachd.

Thubhairt bàrd àraidh 'us e ag amharc air seann aitreabh leagta ann am fàsach na h-airde an ear—

. . . . Thuit bogha eile<br>Ann an Palmira aonaranach!

Mar sin, a meorachadh air comharraidhean na h-aimsir 'tha 'làthair co dhiubh their sinn seachduinean, no miosan, no bliadhnachan riu, faodaidh sinn a ràdh, mar a thig gach roinn gu crich, bitheadh e beag no mòr, *ceud bliadhna* eile air falbh, no *bliadhna*, no *la*, no *mionaid* eile—air falbh—gu bràth, gun dùil ri pilleadh. Seadh, thuit aon eile de na comharraidhean ud air an t-slighe; dh' fhalbh bliadhna eile, agus ged nach cuirear na mionaidean aice ri chéile, no na h-uairean agus na miosan, gidheadh tha na nitheân a th' annta siorruidh; na thubhairt agus na rinn na h-anaman neo-bhàsmhor a bha beò ri 'n linn, tha iadsan bi-bhuan, agus theid iad chum na siorruidheachd.

A seasamh am measg làthraichean leagta na h-Eiphit no Shiria, air am bheil na beanntaichean neoghluasadach ag amharc sios, their sinn, "Ciod e AN DUINE?" A seasamh ann an

cladh, no am measg sean aitreabh Uestminsteir no na Roimh, their sinn, "Ciod e AN DUINE!" A seòladh air a chuan mhòr, ann an soitheach anmhunn am measg mile tonn, fo bhuaidh na gaoithe, their sinn, "Ciod e AN DUINE!" Ag amharc air an t-siorruidheachd a dh' fhalbh, no air an t-siorruidheachd a tha ri tighinn, their sinn, "Ciod e AN DUINE!" Ag amharc suas ri soilleireachd nan reulta ma mheadhon-oidhche, no soilleireachd na gréine mu mheadhon-la, their sinn, "Ciod e AN DUINE!"

Tha na focail so uair 'us uair a tachairt oirrn anns a Bhiobull, "Ciod e an duine?" Tha Iob a cur na ceisd (vii. 17); tha Daibhidh 'g a cur (Salm viii. 4); agus tha Pol a togail briathran Dhaibhidh, agus 'g a cur mar an ceudna (Eabh. ii. 6). Chuireadh sinne cuideachd i. Thugamaid oidheirp air a freagairt.

I. *Is leanamh latha e.* Is e creutair "Aois nam bliadhna," e, gun amharus; gidheadh cha-n 'eil e fhéin ach de 'n "la an dé," agus am màireach iarrar e, agus cha-n fhaighear e. "Tha a laithean near laithibh fir-tuarasdail" (Iob vii. 1); is "luaithe iad no spàl figheadair" (Iob vii. 6); "tha a mhiosan 'n an diomhanas;" "is gaoth a bheatha;" seadh, "'n a cheò." Fàsaidh e mar bhlàth, agus gearrar sios e; teichidh e mar sgàile, agus cha-n fhan e; bàsaichidh e agus seargaidh e as; bheir e seachad an deò, agus c' àite am bheil e? Mar a dh' fhailnicheas na h-uisgeachan o 'n fhairge, agus mar a thiormaicheas na tuilltean, is amhuill a luidheas an duine sios, agus cha-n éirich e, gus nach bi na neamhan ann na 's fhaide; mar a chaithear as an neul is amhluidh an neach a theid sios do 'n uaigh cha phill e ris; cha phill e chum a thigh 'us cha-n aithnich 'àite fhéin e na 's mo. Tha e de 'n "fheòil a tha 'n a fheur," agus tha a ghlòir aig a cheum a 's airde mar "bhlàth an fheoir;" seargaidh am feur, agus tuitidh am blàth; teichidh a ghlòir, agus bithidh an ni as an d' rinn e uaill mar nach robh e idir ann. "Ciod e an duine?"

II. *Is e leanamh na siorruidheachd e.* Tha a bheatha an so 'n a cheò, ach tha neobhàsmhorachd roimhe. Cha bhàsaich e! Bithidh e beò gu bràth. Cha-n 'eil aig an so ach tri fichead bliadhna 's a deich, ach buinidh siorruidheachd dha. Mairidh e na 's fhaide no 'n cruitheachd. Mairidh e cho fad ri Dia. Cha tig crioch air a bhith. Ged dh' iarradh e bàsachadh cha-n urrainn e. Teichidh am bàs uaith. Bithidh aimsir neo-chriochuach aig; agus co' dh' innseas ciod e bheir an aimsir ud leis. A leinimh na siorruidheachd, smuainich air an aimsir a tha romhad, smuainich air an aoibhneas mhòr, agus air a bhròn gun innseadh a dh' fhaodas bhi an sud!

III. *Is leanamh feirge e.* Rugadh fo fheirg e; tha fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air; tha e fo na mhallachd; oir tha fearg Dhé an aghaidh uile luchd-deanamh na h-eucorach; tha i air a foillseachadh o neamh an aghaidh na h-uile mi-dhiadhachd agus eusfhireantachd dhaoine (Eoin iii. 36, Rom. i. 18, Eph. ii. 3). Oir tha fearg Dhé, agus dioghaltas an Tighearna ann (2 Tess. i. 8). Tha la feirge ann, la dioghaltais, la millidh (Isa. lxiii. 4, 2 Tess. i. 9). Cha-n 'eil Dia gun mhothachadh do pheacadh, no ro chaoimhneil gu dioghaltas a dheanamh air. Cha-n 'eil e ag amharc air mar eucail no mar alltapadh, ach mar *chionta* ris am bheil e diombach, agus ris am buin e mar bhreitheamh ceart. Chuala sinn mu dhuine a bhàsaich ann an eudochas 'us e ag eigheachd, "Dia mòr agus uamhasach, Dia mòr agus uamhasach."

IV. *Is leanamh gràidh e.* "Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gun d' thug e 'aon-ghin Mhic féin, chum 'us cia b' e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gum bi a bheatha shiorruidh aige" (Eoin iii. 16). Tha da ghné ghraidh ann; gràdh na tlachd; bha sin ann do 'n duine gun pheacadh. Tha gràdh na truais ann; tha sin ann do 'n duine truagh, leagta. An gràdh mu dheireadh ud, cha-n

urrainn duine a chur uaith fhéin an taobh so de dh' ifrionn; 'us cha-n urrainn duine a ràdh, "Cha-n 'eil gu leòr ann domhsa." Mu "ghràdhaich Dia an saoghal," nach 'eil an duine 'n a leanamh gràidh, cho cinnteach 's a tha e 'n a leanamh feirge? An neach nach creid an gràdh, cha-n 'eil aobhar aige air creidsinn 's an fheirg; oir tha an aon fhianuis againn air an da chuid, —focal firinneach Dhé. Dh' fhaodadh Daibhidh a ràdh, "Co e an duine gum bitheadh tu cuimhneach air?" agus dh' fhaodadh sinn cur ris, "Co e an duine gun *tugadh tu gràdh dha.*"

Ghràdhaich Daibhidh Absalom eadhon ann a cheannairc; ghràdhaich an t-athair am mac stroigheil eadhon 'n a ghràineileachd agus 'n a roghainn air tìr choimheach roimh tigh 'athar. Is ann mar sin a tha e le Dia. Cha do sguir e de chùram a chabhail dhinn ged a theich sinn uaith agus a dh' fhuathaich sinne. Mar a dh' aithnich am buachaill na caoraich aige fhéin 'n uair a bha iad air seacharan; agus a bhean am bonn airgiod 'n uair bha e caillte; is ann mar sin a tha e le Dia. Is le Dia an duine fhathasd; agus mi-fhiùdhail mar a tha e, tha Dia fhathasd ag ràdh m' a dhéighinn, is e mo chuid e, mo chreutair, air a dheanamh 'n am iomhaidh, chum aoibhneas fhaighinn 'n am ghràdh. Mar sin tha e 'g ar n-iarraidh; mar sin chuir e a Mhac chum ar peacadh a ghiùlan.

Cha-n 'eil tlachd aig ann ar bàs; cha mhaith leis ar truaigh. Is maith leis ar beannachadh. Tha suil truais aig oirrne mar a bha aig Iosa air Ierusalem. Tha e 'g ar caomhnadh, chum cothrom pilltinn a thoirt duinn. Cha mhaith leis gum bàsaicheadh neach air bith, ach gun tigeadh na h-uile chum aithreachais. Tha e a nochdadh 'fhoighdin ruinn am feadh 's a tha sinn mach á ifrionn. "Is e fad-fhulangas Dhé ar slainte." Tha e a sìneadh mach a làmhan ruinn fad an la, easumhal 'us toibheumach mar a tha sinn. Caomhnaidh e, gabhaidh e truas, iarraidh e, le gràdh, air adhart agus air adhart,—eadhon gus a chrich!

Cha-n e fuaim gun bhrigh a tha 'n a bhrathraibh; cha-n e cainnt a mhainn a th' annta. Tha e firinneach 'n a uile bhriathraibh. An uair a their e "Thigibh agus reusonaicheamaid ri 'chéile, ged a bhitheadh 'ur peacaidhean mar sgàrlaid, bithidh iad mar shneachda," tha e firinneach anns na tha e ag ràdh. An uair a ghlaodhas e, "Ciamar bheir mi thairis thu?" "Ciamar bheir mi seachad thu?" Ciamar ni mi thu mar Admah, a chuireas mi thu mar Sheboim!" Tha e firinneach anns na tha e ag ràdh. An uair a thagras e, "Pillibh rium agus gabhaidh mi ribh," tha e firinneach anns na tha e ag ràdh. An uair a ghlaodhas e, "Ho, gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan," tha e firinneach anns na tha e ag ràdh. Tha e firinneach a ghnàth. Tha e iarrtuinneach air beannachadh. Cha-n urrainn anam caillte a ràdh gu bràth, Bha maitheanas agus beannachd uam, ach cha tugadh Dia dhomh iad.

Anmhunn, mifhiùdhail, peacach, beag, 'us mar a dh' fhaodas an duine a bhi, tha speis aig Dia dha, tha meas aig air, agus tha beò iarrtus aig airson a mhaith. Is e sin fianuis Dhé; agus an neach a chreideas e, agus a thig a dh' ionnsuidh Dhé mar a tha e, gheibh e e gur firinn e; seadh, nach cuala e a leth. "An neach a ghairmeas air ainm an Tighearna, *tearnar* e." Seadh, TEARNAR e! Cha-n e gun amhaircear air no gum faigh e beannachd air choireigin—ach, TEARNAR E! Is e so gràs; gràdh saor Dhé, gràdh an Tì a chuir aon-ghin Mhic a dh' ionnsuidh an t-saoghail chum 'us gum bitheadh sinn beo troimhe oir chuir an t-Athair am Mac chum a bhi 'n a Shlànuidhear do 'n t-saoghal. Seadh, ann a so tha gràdh; cha-n e gun do ghràdhaich sinne Dia ach gun do ghràdhaich Esan sinne, agus gun do chuir e a Mhac chum bhi 'n a iobairt-reite airson ar peacaidhean (1 Eoin iv. 9, 14).

Chaidh an iobairt ud a thoirt seachad;

—rinneadh an rèite! Dhoirteadh fuil a ghlanaidh. Thug an Spiorad naomh fianuis air luach na fola agus air a ghràdh tha i a foillseachadh. Esan a ghabhas ris an fhianuis ud, gheibh e comhroinn de lànachd Chriosd airson a pheacaich. Cha-n iarrar oibre; oir tha e "dhasan nach dean obair." Cha-n iarrar toillteanas; oir is an airson nan AINDIADHACH a bhàsaich Criosd. Cha-n iarrar ullachadh; oir is ann an uair a bha e marbh ann an euceartaibh, thainig an gràdh a mach. Cha-n iarrar airgiod; oir tha e saor. Cha-n iarrar fuireach; oir is e so an t-am taitneach!

Mar so tha Dia 'toirt fianuis dhuinne air a ghràdh saor féin, agus air an iobairt airson peacaidh air a thoirt suas air a chiann, troimh am bheil gràdh a sruthadh thugainn. An gabh sinn ris an fhianuis, no an diùlt sinn i? Tearnar sinn ma ghabhas sinn rithe; caillear sinn ma dhiùltas sinn i? seadh, cha-n 'eil rathad eile ann air an caillear sinn. Is e saltairt air fuil Iosa agus gràdh Dhé a chuireas duine air bith a dh' ifrionn. Tha an t-siorruidheachd a tighinn. Tha a sgàile tighinn roimhe. Tha sinn ag amharc romhainn, agus is ceisd againn ciamar a dh' éireas duinn. Co dhiubh is e sith no aithsith, solus no dorchadas? Ciod a bhitheas ann? Ciod e bhitheas romhainn air a bhliadhna, 'us ciod e a bhuaidh 'bhitheas aig air a bhith-bhuantachd?

Tréigibh diomhanas agus breugan. Sguiribh de 'n ni amaideach agus feòlmhor. Na gràdhaichibh an saoghal no na nithean aige. Teichibh o a shuilbhireachd, a dhiomhanas, a mhiannaibh, a thoilinntinn, a ribe. Duisgibh chum fireantachd, agus na peacaichibh. Tha neamh air an aon taobh, agus ifrionn air an taobh eile, 'us dorus fosgailte orra le chéile. Teichibh airson 'ur beatha. Teichibh, na gabhaibh fois; oir tha an ùine goirid; tha an dearbhadh am fagus, tha àm teachd an Tighearna aig laimh!

De bhròn na bliadhna a dh' fhalbh thainig mòran troimh ghaoith 'us thonnaibh. Chaidh an "Evening Star," a dhith o cheann beagan seachduinean le luchd de luchd diomhanais 'us dobheairt. Dh' éirich sgread nam boirionnach truagh ud os cionn sgal na gaoithe mar a chaidh iad sios 's a chuan mhòr—sgread an eudòchais. Nach rabhadh sud do luchd na h-eucorach! Thòisich a bhliadhna le long-bhriseadh eile. An uair a bha an "London" a dol fodha 's e guth na h-ùrnuidh agus focail na fìrinn a chualas. Bha an t-sìth ann, ach aon bhoirionnach bhochd, 'n uair a chunnaic i am bàta beag a falbh, a rug air a chaiptean, agus a thairg mile punnd dha na 'n cuireadh e ann i. Bha i ro fhadalach. Bha am bàta air falbh agus bha e làn. Cha b' urrainn an caiptean e fhéin a theàrnadh. Thig an la 'n uair a dh' éigheas peacaich am measg long-bhriseadh an t-saoghail mhòir airson cabhar, 'n uair nach bi cabhar ann doibh; 'n uair a bheireadh iad na h' aca airson slàinte ach 's am bi slainte fada uatha.

Teichibh air a bhliadhna so, an la so, an uair so, a mhionaid so, a dh' ionnsuidh an ionaid-fasgaidh. Iarraibh dion mu choinnimh la na feirge 's an aon àite anns am bheil dion r' a fhaotainn.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1867.

---

## CIOD E THA THU 'DEANAMH AIR MO SHONSA?

### SGEUL MU MHINISDEAR GEARMAILTEACH, LE A BHRATHAIR.

("WHAT DOEST THOU FOR ME?")




BHA mo bhràthair nach maireann, faodaidh mi ràdh, o uair a bhreth, neolochdach a réir an lagha. Mar sgoileir, fhuair e an cliù a b' airde o a luchd-teagaisg, agus chuireadh e fa chomhair nan sgoileirean eile mar eisempleir dhoibh. Choisinn so farmad agus fuath dha o chuid, ach choisinn e dha cuideachd iomadh comharradh air meas o luchd-aiteachaidh a bhaile. Dh' fhairich e gu 'm b' airidh air meas e, ach dh' fhàs e suas ann an aineolas air fhéin, agus ann an earbsa as a chuid fhéin fireantachd.

Aig oil-thigh H—— thoisich e air puinngean na diadhachd ionnsachadh, ach cha d' fhoghlum e ni air bith mu Chriosd annta; ni air bith mu 'n Dia-duine, a thugadh dhuinn cha-n ann a mhain mar fhear-teagasg an deadh-bheus, ach, mar Eadar-mheadhonair eadar Dia naomh agus peacaich a bha dealaichte uaithe, mar thabhartas-peacaidh, agus mar iobairt-réite; ni air bith mu Iosa mar an aon slighe, an aon fhìrinn, aon tobair na beatha maireannaich. Mheas e e fhéin ro naomh chum feum a bhi aige air Fear-saoraidh, agus ro fhireanta an làthair Dhia agus dhaoine chum feum a bhi aige air fireantachd neach eile, aon chuid 's an t-saoghal so no 's an t-saoghal a tha ri teachd.

Dh' fhàg e an Oil-thigh gun chreidimh aige ach ann am bith Dhé; agus sin fhéin 'n a chreidimh truagh, dorcha, gu 'm faodadh Dia 'bhi ann an neamh a ghabhadh gnothuch ri nithibh dhaoine air an talamh. Theireadh e fhéin ri a chairdibh gum bu mhò a chreidimh gun robh Dia ann no nach robh. Mheas e modh agus deadh-bheus mar nithean aig nach robh daimh 's am bith ri Dia agus ri creidimh ann; agus bu mho a spéis do fheallsanachd nan daoine foghluimte am measg nan Cinn-

each, no do theagasg Chriosd, mu mhodhalachd caitheimh-beatha.

Leis na beachdaibh ud aige chaidh e o 'n oilthigh gu bhi 'n a oide-fhoghluim ann an teaghlach a Bharoin von P. 'S a cheud toiseach is ann a dh' fholaich e a bheachd, ach bu ro ghoirt leis gum b' éigin da an dithis ghillean a bha fo a theagasg a thogail ann an eòlas air teagasgan a Bhiobuill. Ach an ceann cheithir-la-deug, thainig am Baron stigh do 'n t-seòmar 's an robh e a teagasg, agus an làthair na cloinne thubhairt e: "A Mhr S—— cha-n 'eil mise 'cur romhad ciamar a theagaisgeas tu mo chuid cloinne, ach their mi so riut, nach 'eil mi ag iarraidh ort an deanamh anabarrach eud-mhor, diadhaidh, ach 'n an daoinibh reusonta, suidhichte. Cha-n eil 's an diadhachd agamsa ach Dia, deadh-bheus, neo-bhàsmhorachd, oir airson a chuid eile cha-n 'eil ann do dhaoinibh tuigseach ach sgeula faoine. Innis do 'm chloinn mu na nithibh sin, rinn thu an sin do dhleasdanas, 'us bithidh mise toilichte." Faodaidh sinn smuaineachadh gun robh sud glé thaitneach leis an fhear-theagaisg, 'us gum b' e a bheachd fhéin a bh' ann. Gheall e gun deanadh e mar a dh' iarradh air, a chloinn a thogail mar dhaoinibh tuigseach, beusach, gun na cinn aca a lionadh le seann sgeulachdan Iudhach, agus an cridheachan le amaideas de dh' eud dhiadhaidh. Rinn e mar sin, agus cha-n fhad gus an d' rinn na gillean fanoid air gach ni do 'm bheil spéis aig a Chriosduidh.

An ceann cheithir bliadhna thainig e gu bhi 'n a mhinisdear, agus shuidhicheadh e ann am baile beag air an robh M——. Cha robh crioch aige roimhe ach a mhaith saoghalta. Bha e da bhliadhna dheug 'n a mhinisdear. Ciamar a chleachd e e féin? Ciod e an toradh a bh' aige? Bha labhairt thaitneach, shoilleir, aige. Is ann mu nithibh nadurra agus mu shubhailcibh a bha a theagasg. Ach bha e caoimhneil ri bochdaibh, agus ri dilleachdaibh; agus le sud choisinn e deadhghean an t sluaigh.

Bha e mar sud gu ceann rē mun d' thainig a chrioch; chaochail e aig aois seachd bliadhna deug thar fhichead. Aon la an deigh dha leanabh a bhaisteadh do dhuine saoibhir 's a bhaile a bhuineadh do 'n choimhthional, fhuair e cuireadh, le daoinibh eile, a dh' ionnsuidh a thigh. A crochadh ris a bhalla m' a choinnimh chunnaic e sgriobhadh ag innseadh gun do bhàsaich Criosd airson a phobuill, agus bha da sreath ann a ghlac 'aire air mhodh àraidh:—

"*Rinn mise sud air do shonsa;*
*Ciod e tha thusa 'deanamh air mo shonsa?*"

Mar a leugh e na focail chaidh iad an sàs ann mar shaighid, agus dh' fhairich e ni nach d' fhairich e riamh roimhe. Lion na deoir a shuilean; cha dubhairt e ach beag 'us dh' fhalbh e. Air an t-slighe dhathigh, bha na focail ud a deanamh fuaim 'n a chluasaibh; agus thug gràs Dhé àite dhoibh 'n a chridhe. Eadhon m' oidhche, 'n a bhruadaraibh, 's i a cheisd a bha a ghnàth roimhe, "Ciod e tha thu 'deanamh air mo shonsa?"

'S a mhaidinn ghluaiseadh e gu dol a choimhead seana mhinisdear dhiadhaidh a bha 's an ath bhaile, air an robh e roimh sin a deanamh tàir mar dhuine bochd, anmhunn. Chaidh e ann air ball. Ghabh an seann duine diadhaidh ris le mòr chaoimhneas, agus dh' iarr e air suidhe cuide ris aig biadh, ni a rinn e. Chunnaic am minisdear le aoibhneas gun robh atharrachadh air tighinn air. Cha dubhairt an duine eile mòran ris, ach bha e diuthanta, caomh, cairdeach; agus bha am minisdear 'cur suas urnuidh dhùrachdaich 'n a chridhe airson 'iompachaidh. An deigh dhoibh cofaidh a ghabhail, leugh e dha da laoidh o a leabhair féin; a h-aon diubh a toiseachadh leis na focail, "Tha aon ni feumail 'Thighearna, a h-aon a mhain," agus an té eile, "A Iosa Criosd, mo sholus a 's gloine." Aig an sreath, "Agus ciod a dh' iarrainn tuilleadh," thainig na deoir o shuilibh a mhinis-

deir oige; ach an uair a leugh e, "Mo Shlanuidhir, thug thu féin seachad do fhulangas agus do bhàs airson a ghràidh a bh' agad dhomhsa," bha leithid de bhuaidh aig air 'us gun do chrom a cheann sios air a bhord mar neach a chaill a thoirt. Lùb an seana mhinisdear diadhaidh an sin a dhà ghlùn, agus chuir e suas le guth àrd ùrnuidh airson anam' a bhràthar bhochd ioraslaichte, mar a chreid e nis gun robh e. An uair a chriochnaicheadh an ùrnuidh ghabh am minisdear òg a dh' ionnsuidh 'uchd e, agus dh' iarr e a làmh a phògadh. "Och" ars' esa, "ciamar a their sibh bràthair riumsa? Co sibhse? agus co mise?" "Tha thu" ars' an seann duine, "a bhrathar ionmhuinn, mar a tha mise, agus tha mise dhiom féin mar a tha thusa; is e an t-eadar-dhealachadh, gun do thoilich Dia a Mhac fhoillseachadh annam 'n a mhòr thròcair, agus ruigidh an tròcair so ortsa mar an ceudna. Nan tugainnse comhairle ort mar dhuine òg, b' e so i, Na toir do lamh air ais o na chrann, na cuir comhairle ri fuil 'us feòil, agus reusonachadh feòlmhor—an neach a thoisich deadh obair bheir e gu crich i." Phill mo bhràthair dhathigh, agus chaith e an t-seachduin a leughadh nan Sgriobtuir, a meadhrachadh, agus ag ùrnuidh, airson soluis agus dearbhachd air an fhirinn; agus cha d' rinn an Tighearn tàir air 'urnuidh.

Air an ath Shàbaid dh' aidich e gu saor do a luchd-éisdeachd nach robh e gus an àm sin a nochdadh dhoibh slighe na beatha gu ceart. Cha robh aithne aige fhéin gu sud air an t-slighe troimh aithreachas agus creidimh ann an Iosa Criosd, agus dh' aidich e gu saor nach 'eil ann ar fireantachd féin ach luideagan salach, agus gu bheil ar slainte gu léir 'n a thiodlaic saor o ghràs Dhé ann an Iosa Criosd a thug e fhéin mar iobairt air ar son, chum agus gum bitheadh sinn fireanta agus naomh air thalamh agus gu siorsuidh beannaichte an deigh ar bàis. Bha an t-searmoin féin air cosamhlachd nan deich oighean, ro dhruiteach agus thug i buaidh air tuilleadh 'us a h-aon de na dh' éisd rithe, agus nach do chleachd a bhi ag éisdeachd ri a leithid. Shearmonaich e air an aon doigh fad a h-ochd no naoi de Shabaidean, ach air De-luain an deigh an aoin mu dheireadh dhiubh sud, thainig cnatan trom air. Lean an trioblaid ud ré tri seachduinean; agus air an aon la thar fhichead dh' fhàg e an saoghal.

Air an là a dh' fhàs e gu tinn sgriobh e litir ro thaitneach, shuilbhir, thugamsa. Am measg nithean eile thubhairt e, "Chuir mi cùl gu bràth ris na h-uile feallsanachd nach tugadh as a Bhiobull, tobair na fìrinn; is e mo leabhair am Biobull nis, 'us e dhomh thar luach. O mo bhràthar ionmhuinn, tha na h-uile ni 's an Tiomnadh nuadh cho nuadh dhomh, tha e mar nach cuala mi 'ainm riamh roimhe; agus tha e cho làn teagaisg agus sòlais, cho lan misnich do 'n intinn, agus cumhachd beothachaidh do 'n chridhe. Tha uile bhriathran Iosa agus nan Abstol dhomhsa mar thobair a bheir uisge uaithe na 's paillte agus na 's milse mar is trice 'us mar is fhaide dh' olas mi as."

Air a cheud cheithir la deug cha mhòr a labhair e, ach dh' innis a ghnùis agus a ghluasad, a dh' aindheoin na dh' fhulaing e, gun robh an t-sìth aige. Air an t-seachdamh la mun do chaochail e, thoisich a bheul air labhairt mu lànachd a chridhe, agus nochd e gu soilleir cho fior 's a bha 'iompachadh agus obair gràis air 'anam. Labhair e ann an tomhas mu aithreachas mòr agus nàire, agus ann an tomhas mu mholadh agus cliù a ghràidh iongantaich, agus an trocair fhadfhulangaich a nochd am Fear-saoraidh. "Mo Thighearn' agus mo Dhia!" ars' esa aon uair le mòr aoibhneas, "cha bhi siorruidheachd fad gu leòr chum do ghràdh dolabhairt innseadh do pheacaich. Oh! a ghràidh shiorruidh, an d' rinn thu na h-uiread airson leithid

de namhad, agusd e dh' fhear-tàir ort agus a bh' annamsa." Air uair eile thubhairt e "Cia priseil 's a tha na h uile focal a labhair mo mhàthair dhiadhaidh, ged a bha mi uair 's an d' rinn mi fanoid oirre 'n am chridhe. Oh, gu cinnteach cha do sguir i de dheanamh ùrnuidh airson a mic bhochd dhalla aig caithir-gràis, agus cha do dhiùlt an Slànuidhear tròcaireach éisdeachd dhith! Oh, iongantas na trocair! Is maith tha e leat, mo bhràthar shona; dh' iarr thu an Tighearn gu moch, agus fhuaireadh leat e; gun airidheachd tha mi 'tighinn mar an gaduich air a chrann, agus mar aithinne a spionadh as an teine."

Air an treas la roimh a bhàs, m' fheasgair, bha e uair a thim 'n a luidhe sàmhach, le neul a bhroin aig amaibh air a ghnùis, agus neul an aoibhneis aig amaibh eile; an sin dh' fhosgail e a shuilean, agus dh' aithris e na briathran, "Rinn thu sud air mo shonsa!" Beagan an deigh sin dh' aithris e dhomhsa litir a sgriobhainn do 'n choimhthionail a gabhail a chead diubh, litir a bha làn de chreidimh agus eud dhiadhaidh, làn gràidh do Iosa Criosd, agus làn aithreachais airson an naimhdeas a bh' aige uaireigin dha, agus an teagasg millteach a thug e seachad; agus a codhùnadh le earail agus ùrnuidh làn blàthais agus dùrachd spioradail.

Chuir e an la mu dheireadh seachad ann an cochomunn sàmhach ris an t-Slanuidhear mhòr. Dh' aithris e a mhàin tri uairean na focail a bha cho ionmhuinn aige, "Rinn thu sud air mo shonsa!" Mu mheadhon-oidhche, rug e air laimh orm, agus air laimh an t-seana mhinisdeir a bha 's an t-seòmar, agus dhinn e r' a uchd iad, agus phògadh e iad; an sin le guth anmhunn thubhairt e "Halleluiah do 'n Uan a chaidh a mharbhadh air mo shonsa!" Mar a chunnaic sinn a shuilean a failneachadh, sheinn sinn le chéile na focail,

> "Iosa, an uair a gheibh mi bàs,
> Gabh m' anam iotmhor thugad féin."

Agus an uair a sguir sinn chunnaic sinn gun do choidil e gu cuine ann an Iosa.

Is ann mar sud a dh' fhalbh mac pharantan diadhaidh, a chaith a thogail ann an oilean agus earail an Tighearna, ach an uair a bha e 'n a sgoileir a dh' àicheadh an creidimh agus a thréig an tobair bheò; neach aig an robh a chaitheamh-beatha neolochdach, agus a thugadh aig deireadh a latha, trid gràis Dhé, gu a thruaigh, a dhoille, a lomnochduidh 'fhaicinn, agus na h-uile gliocas agus deadh-bheus a mheas mar aolach 'an coimeas ri oirdheirceas eòlais Chriosd. Agus esan a rinn uaireigin tàir mhòr air Criosd thainig e gu gabhail ris le 'uile chridhe mar Shlànuidhear pheacach.

A leughadair, cha-n 'eil ni ann bheir sìth 'us neart aig uair a bhàis ach creidimh beò ann an Iosa Criosd. 'N a cuir dòchas mata annad fhéin no ann an reusonachadh feolmhoir, "esan a dh' earbas as a chridhe fhéin is amadan e." Teich airson dion a dh' ionnsuidh an t-Slànuidhir a nis; na dean droch fheum d' a fhadfhulangas; le dail a chur ann; ach, "an diugh ma dh' eisdeas sibh r' a ghuth, na cruadhaichibh 'ur cridhe," Eabh. iii. 15.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1867.


## NA 'S URRAINN AN SOISGEUL A DHEANAMH.

("WHAT THE GOSPEL CAN DO.")




Is e th' anns an t-soisgeul deadh sgeul de mhòr aoibhneas a thaobh Iosa Criosd, Mic Dhé. Tha an neach a chreideas anns an t-soisgeul so air 'fhireanachadh agus air a thearnadh.

Is e bu mhaith leinn aig an àm a nochdadh, na rinn an soisgeul so airson dhaoine; ciamar, an uair a chreidear ann, a bheir e sìth air ball do 'n anam, trid cumhachd an Spioraid Naoimh.

Gabhaibh an toiseach, chum so a nochdadh, mar dh' éirich do Choirneal Gardiner. Thainig a shaorsainn air an doigh so :—

"An taobh a stigh de dha mhios an deigh do 'n atharrachadh iongantach a thighinn air an toiseach, thoisich e air beagan de dhòchas aoibhneach a mhealtuinn—dòchas gu 'm faodadh e a bhi, truaillidh mar a bha e, gu 'n ruigeadh tròcair air troimh Fear-saoraidh; agus an sin mu dheireadh an fhoghair, 's a bhliadhna 1719, fhuair e 'inntinn air a saoradh gu h-iomlan o 'n eallach troimh chumhachd na fìrinn moir ud (Rom. iii. 25, 26), 'Neach a shònraich Dia 'n a iobairt-reitich tre chreidimh 'n a fhuil,' &c.

"B' àbhaisd da smuaineachadh, gu 'n robh ceartas Dhé ag agradh gu 'm bitheadh peacach cho mòr 's a bha esan 'g a fhaicinn féin, air a sgrios; ach a nis, dh' fhairich e gu 'm faodadh ceartas a bhi, cha-n e mhain air a shaoradh ach air a ghlòrachadh, ann am bhi tearnadh troimh fhuil Iosa, an fhuil a ghlanas o na h-uile peacadh. Thainig e gu saoibhreas gràidh tearnaidh 'fhaicinn air leithid a dhoigh 'us nach e mhain gu 'n do tharruing e e, le mòr thlachd agus dhòchas, gu 'anam earbsadh ris; ach gu 'n do shlugadh suas a chridhe gu léir ann am bhi 'toirt graidh air ais, gràdh a thainig gu bhi 'n a fhreumh ùmhlachd, agus a bhrosnaich e, le cridhe air a chur am farsuingeachd, chum coiseachd ann an slighibh aithntean Dhé."

Thugamaid aire do neach eile. Thachair dha oifigeach-luinge a bhi 'deasboireachd ri baintighearn dhiadhaidh mu 'n fheum a th' ann air obair an Spioraid. Dh' àicheadh esan e. Thubhairt ise a mhain, "Tha e mar sin." "Agus," ars' esa, "mar a bha an tàir ri fhaicinn air m' aghaidh, ann an tiota, thainig aoibhneas cridhe 'n a àite, a leithid agus nach urrainn mi cunntas a thoirt air, ach gu 'n robh e mar a bhithinn na 'n robh i air dearbhadh orm gu 'n d' fhuair mi an Spiorad Naomh, agus gu 'n robh na thubhairt i gu léir fior. Is e bh' ann mothachadh soilleir air gràdh Dhé ann an obair Chriosd, ged nach robh mi comasach air innseadh aig an àm ciod e a b' aobhar do 'n dearbhadh. Ach cha robh sin air agradh orm aig an àm, agus cha-n fhaca suil, 'us cha chuala cluas na dh' fhairich mi.

"Chaidh sinn air deireadh an latha gu eaglais far an do chomharraich an Tighearn gu 'm bitheadh an treas caibdeil deug thar dha fhichead de Isaiah air fhosgladh leis a mhinisdear. Bha na h-uile liteadh a labhair e 'n a amhainn a dh' uisge beò a sruthadh stigh do 'm anam. B' ann an sin airson a cheud uaire a chunnaic mi le suil spioradail an Ti beannaichte sin 'a lotadh airson ar n-aingidheachd, agus a bhruthadh airson ar n-enceartan.' Is ann an sin a chunnaic mi Dia air a dheanamh réidh ann an Iosa Criosd. Oh! b' aoibhneas dolabhairt agus làn de ghloir e! O an la sin bha ionmhas ann an leabhar Dhé aìr a nochdadh dhomh, agus air an uair ud bhriseadh an seula."

No amharcamaid air ni iongantach a thachair, mar tha e air aithris, ann an eachdraidh beatha Baintighearna Huntingdon,—B' e an neach do 'n do thachair e, Dr Conyers, minisdear ann an Helmsley, o chionn faisg air ceud bliadhna. Bha e ach beag 'n a Shocinianach an toiseach a mhinisdrealachd. Bha 'iompachadh ro iongantach.

An uair a bha e 'leughadh earrainn 's an eaglais (Eph. iii. 8)—"Saoibhreas Chriosd, nach faodar a rannsachadh," thug am focal mòr bhuaidh air 'inntinn. Thoisich e air meorachadh air an fhocal — "*Saoibhreas Chriosd nach faodar a rannsachadh!*"—"Cha d' fhuair mise riamh, cha d' aithnich mise, gu 'n robh saoibhreas *annsan* nach faodar a rannsachadh!" Air dha bhi saoilsinn gu 'n robh an soisgeul anabarrach sìmplidh, b' iongantach leis gu 'n abradh an t-abstol gu 'n robh saoibhneas Chriosd *thar rannsachadh.* Bu bharail leis, air ball, nach b' ionann 'fhaireachadh agus faireachadh an abstoil. Thainig dearbhaidhean domhain an lorg sud, agus 's e dh' fhàg na 's goirt a chuis gu 'm faca e, ma bha e fhéin am mearachd a thaobh firinn an t-soisgeil, gu 'n robh e 'n a mheadhon, le a theagasg, air a choimhthionail aige a chur am mearachd cuideachd, chum an call spioradail.

Mu dheireadh, chunnaic e an saoibhreas air an d' rinn e tair cho fada; agus tha e a sgriobhadh mar so:—"Chaidh mi suas an staidhir agus sios a rìs, air ais agus air adhart 'n am sheòmair, a bualadh mo bhasan le aoibhneas, agus a glaodhaich, *Fhuair mi e—Fhuair mi e—Fhuair mi esan do 'm bheil gràdh aig m' anam*, agus bha mi car ùine bhig, mar a deir an t-abstol, air dhoigh 'us nach urrainn mi innseadh ro mhaith co dhiubh bha mi 's a choluinn no as."

No thugamaid aire do iompachadh Baintighearna Huntingdon. Bha i a labhairt, là de na bh' ann, ri banacharaid, A Bhaintighearn Mairiread Hastings, a thugadh beagan ùine roimhe sud chum Chriosd. Dh' innis a Bhaintighearn so do Bhaintighearn Huntingdon, "O an là 's na chreid i ann an Criosd, gu 'n robh i cho sona ri aingeal." Chaidh sud mar shaighead 'n a h' anam. Lean dearbhadh goirt air peacadh. Chuir àm tinneis an t-saighead na 's fhaide 'n sàs, agus bu mhòr a truaighe. Mu dheireadh thainig i chum fois a ghabhail ann an Criosd, agus fhuair i sìth troimh chreidimh.

A nis bhris an là oirre. Dh' éirich

Iosa, grian na fireantachd, agus dhealraich e le mòr sholus air a h-anam dorch. Thuit na lannan o a suilibh, dh' fhosgladh slighe do 'n t-solus a dh' ionnsuidh a h-anama, agus theich bàs agus dorchadas roimhe. Ag amharc oirre féin mar aithinn a spionadh as an losgadh, cha b' urrainn i ach a bhi fo iongantas ri cumhachd mòr a ghràis a shaor i o sgrios siorruidh an uair a bha i 'n a seasamh air a bhruaich, agus a thog suas i o gheataibh ifrinn a dh' ionnsuidh dorus neimh; agus rinn an doimhne o 'n do thogadh i an airde air an d' rainig i na 's ro iongantaich; dh' fhairich i a charraig foidhe, agus o an ionad thearuinte ud sheall i sios le iongantas ris an t-slochd uamhunn as an do shaor tròcair i—agus le mòr aoibhneas, suas ris a ghloir bha i an dòchas a ruighinn. Thug i nis seachad, "bròn an t-saoghail a dh' oibricheas am bas" airson a bhroin dhiadhaidh a dh'oibricheas aithreachas chum beatha; agus lean "aoibhneas do labhairt agus làn gloire," air an doilghios a thig an lorg dearbhaidh; shealbhaich i a cheana earbsa taitneach air sonas neimh.

No 's an àite mu dheireadh, thugamaid aire do 'n chunntas a leanas mu iompachadh Mhr Fuller:—

Chaidh mi a mach, aon mhaduinn, thoir leam gu 'r ann mu dheireadh na bliadhna 1769, le luchd tròm de chionta air mo choguis. Bha cuimhne air mo pheacadh, cha-n ann a mhain air an fheasgair roimhe, ach o chionn fada, briseadh air mo bhoidibh, agus crioch mhuladach m' uile dhòchais agus thograidh, 'n a eallach ro thròm dhomh r' a ghiùlan. Bha dìteadh mo choguis mar chnuimh na h-ifrinn agam. Cha-n 'eil mo chainnt ro làidir. Tha fios agam a nis nach robh breithneachadh freagarrach agam air olc peacaidh agus feirge Dhé; ach bha e mar gu 'm bu mho e no b' urrainn mi 'ghiùlan. Air dhomh meorachadh air mo bhoidibh briste, chunnaic mi nach robh firinn annam. Chunnaic mi gu 'm bitheadh Dia gu h-iomlan ceart ann am mise a chur a dh' ifrionn, agus a dh' ifrionn gu 'n rachainn, mar gu 'm b' ann a dh' aindheoin mo thoile, mur tearnadh tròcair mi. Dh' fhairich mi na 'n robh Dia air mo pheacaidhean uile a chaidh seachad a mhaitheadh, gu 'n sgriosainn m' anam a rìs ann an ùine na 's giorra no là. Cha d' fhairich mi mi féin riamh roimhe 'n am pheacach graineil, caillte, am feum maraon air maitheanas agus naomhachadh. Cha robh fhios agam ciod e a dheanainn! Anns a chor ud, mar a bha mi a coiseachd romham, smuainich mi air rùn Ioib, "Ged a mharbhadh e mi, earbaidh mi as." Sheas mi, agus dh' aithris mi na briathran rìs agus rìs. Rinn gach aithris eile, mar gu 'm b' ann, gath dòchais a bheothachadh, maille ri rùn, na 'm faodainn, gu 'n tilginn m' anam air an Tighearn Iosa Criosd airson slàinte, maraon maitheanais agus naomhachd; oir dh' fhairich mi gu 'n robh feum agam air an dà chuid. Air an doigh so lean mi fad uaire, a gal 's a guidhe airson trocair air sgàth an t-Slànuidhir: (tha m' anam fhathasd 'g a chuimhneachadh, agus tha e air ioraslachadh annam), agus mar a dh' amhairc suil an anama fada ris, theich mo chionta agus m' eagail le cuid 'us cuid, mar gu 'm b' ann gun fhios domh. Fhuair mi nis fois do 'm anam sàruichte.

"An uair a smuainich mi air mo bheatha 'chaidh seachad, dh' fhuathaich mi mi féin, agus ghabh mi aithreachas an duslach agus luaithre; agus an uair a smuainich mi air doigh tearnaidh an t-soisgeil dh' òl mi e mar uisge fuar a dh' òladh anam tartmhor. Dh' fhairich mo chridhe gu 'n robh mi 'n am aon 'us Criosd, agus gu 'n robh mi marbh do gach cuspar eile.

"O an àm ud, thréig mi mo shlighean aingidh. Cha robh iarraidh agam orra. Cha robh buaidh aca na 's fhaide orm. Na h-uile ni, a ghluaiseadh mo mhiann roimhe, agus a chuireadh 'n a dhearg theine e, le sùil a thoirt orra, cha robh togradh agam d' an ionnsuidh. 'Tha m' anam' (ars' mise, le aoibhneas mòr)

'mar leanabh a chuireadh o chich a mhathar!' Dh' aithnich mi nis 'n am fhaireachadh, ciod e sin a bhi marbh do 'n t-saoghal troimh chrann-ceusaidh Chriosd, agus rùn fhaotainn agam mo bheatha a chaitheamh o sin a mach ann an seirbhis Dhe mo Shlànuidhir."

Tha beagan chomharraidhean againn an sud air cumhachd an t-soisgeil. Tha iad a nochdadh a nàdur agus a bhuaidh air an anam, 'n uair a chreidear ann. Tarruingeamaid cuid de nithean uatha chum teagaisg.

1. Tha an soisgeul dìreach 'n a dheadh sgeul mu Dhia agus m' a Mhac Iosa Criosd. Cha-n e deadh sgeul umam féin a th' ann,—ach a mhàin mo Dhia agus Chriosd. Tha e ag innseadh dhomh mu shaoibhreas gràis Dhé.

2. Chi sinn gu bheil creidimh anns an deadh sgeul ud a toirt sith do 'n anam. Cha-n e an creidimh maille ri ni eigin eile annainn; ach an creidimh a mhain a ni aoibhneach. Is e an ni a nochdas an Spiorad naomh dha ann an Criosd a bheir aoibhneas do 'n pheacach.

3. Chi sinn gu 'r ann ANN am bhi creidsinn tha aoibhneas agus sìth. Tha, cha-n e mhain aoibhneas a sruthadh o chreidimh, ach aoibhneas *ann* am bhi 'creidsinn. Cha-n e aoibhneas ann am bhi ag amharc air toradh, no comharraidhean a chreidimh; ach aoibhneas ann an creidsinn.

4. Chi sinn nach ruig e leas ùine fhad no saothair mhor a bhi ann chum sìth fhaotainn. Bha aig cuid diubh sud, gun amharus, ùine fhad fo dhearbhadh; ach cha robh ceangal 's am bith aig an ùine fhad ris an t-sìth a lean. Tha e soilleir o so gu bheil an soisgeul comasach, agus air a chomharrachadh chum sìth a thoirt air ball, agus mur dean e so is e an t-aobhar nach 'eil daoine 'g a chreidsinn!

5. Is ni mòr e gu 'm bitheadh e air 'fharrach air peacach slainte a ghabhail *air ball.* Chuireadh esan dail ann, agus bu mhaith leis toirt air fhéin a chreidsinn gu bheil maitheanas 'n a ni a tha am fad as,—ni air nach ruig e ach troimh chath fada a dh' eagailibh agus a dh' amharusaibh. O sud chithear gu 'r éigin fhoillseachadh le dùrachd gu bheil an soisgeul a tairgseadh sìth *air ball*, agus àithne Dhe a chumail roimh choguis a pheacaich gu dian, an àithne a tha ag agradh dheth gu 'n creideadh e gun dàil uaire. Cha-n 'eil Dia a ceadachadh dàil ann an umhlachd d' a àithne, agus is anaoibhinn dhuinne ma leigeas sinn le peacach a bhi a saoilsinn gu 'm faod e an dail a 's lugha a chur ann am bhi creidsinn an t-soisgeil.

Bha e riamh mar chrioch aig Satan a bhi 'tarruing sgàile air an t-soisgeul, chum 'us nach fhaiceadh daoine e a bhi 'n a ni cho aoibhneach 's a bha e ri linn nan abstol. Agus is feumail a bhi ag amharc ris a chumhachd a fhuaireadh ann, do thaobh cuid, chum sìth a thoirt doibh, agus a ràdh ris na daoinibh a labhras 'n a aghaidh, "Is ann mar sud a tha an soisgeul." Faic a nadur; —faic cho saor 's a tha e;—faic a thoradh;—faic an t-sìth a bheir e leis.

"A nis gu 'n lionadh Dia an dòchais sibhse de 'n uile aoibhneas agus shìth ann an creidsinn, chum gu 'm bi sibh pailte ann an dòchas troimh chumhachd an Spioraid naoimh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

AN CEITEAN, 1867.

## AN OBAIR AGUS AN TUARASDAL.

Is e tuarasdal a pheacaidh am bàs: ach is e saor-thiodhlac Dhé a bheatha mhaireannach, troimh Iosa Criosd ar Tighearn.—Rom. vi. 23.

("THE WORK AND THE WAGES.")




Ciod e d' obair, a leughadair? Co e do mhaighistir? Ciod e do thuarasdal? Nach do smuainich thu riamh gu 'r fear-oibre dian thu, co dhiubh is maith leat no nach eadh? Cha-n 'eil diomhanas ann. Faodaidh do làmhan bhi 'n an tàmh, ach cha-n 'eil do chridhe diomhanach. Ciod e, mata, *d' obair?* A rìs, nach do leugh thu nach 'eil ann ach da mhaighistir, agus *gu 'r éigin* seirbhis a dheanamh do a h-aon aca, agus nach tu féin fear dhiubh? Cha-n 'eil duine 's am bith beò dha fhéin. Co e, mata, *do mhaighistir?* A rìs, nach do smuainich thu riamh mu do thuarasdal? Oir cha chaill sibh air chor 's am bith 'ur duais;—cia b' e an duais a bhitheas ann. Ciod e, uime sin, *do thuarasdal?*

"Is e tuarasdal a pheacaidh am bàs." Ann an so tha ni againn ris an abrar peacadh, agus ni ris an abrar am bàs, agus is e an daimh r' a chéile, daimh *oibre* agus *a thuarasdail.* Is e am peacadh an obair, is e am bàs an tuarasdal. Amhaircibh air ciod an obair a th' anns a pheacadh. Cha-n e saothair, mar a theirear, a th' ann. Faodaidh sin a bhi ann, ach cha-n iarr e fallus na gruaidhe, no sgìos nam ball, no uilt raga, no cnamhan goirt. An neach a 's lugha aig am bheil dhiubh sud, faodaidh bhi gu 'r e a 's cruaidhe a tha ag obair mar pheacach. Cha-n e obair-laimh, no obair-eanchainn a tha 's a pheacadh, ach obair-*cridhe.* Cha-n e na ni thu no na their thu 's am bheil am peacadh uile, ach anns a chridhe leis am bheil thu 'g a ràdh 'us 'g a dheanamh. Air an aobhar sin tha e sgriobhta, "Bithidh da mhnaoi a bleith aig a mhuilionn, gabhar a h-aon diubh agus fàgar an neach eile," an dithis a deanamh na h-aoin oibre o 'n leth mach: is ann 's a chridhe a tha an t-eadardhealachadh. Gun teagamh is peacadh mort, no meirle, no breug a dheanamh, ach bha

am mort 's a chridhe mu 'n robh e aig an laimh,—agus rinneadh a mheirle anns a chridhe mu 'n robh gnothuch aig an laimh rithe, agus bha a bhreug 's a chridhe mu 'n do labhair na bilean i. Oir "thig na nithean ud uile o 'n leth steach, agus salaichidh iad an duine." Is e obair-*cridhe* a tha 's a pheacadh.

Ach ciod e an gné obair-cridhe a th' anns a phcacadh? Is e obair a th' ann do 'm bheil fuath aig Dia, a chionn 'us gu bheil i an aghaidh a thoile. Cha-n 'eil fuath ag Dia dhuinne, ach is olc leis ar droch shlighean. Rinn e an cridhe 'n a theampull glan agus maiseach, làn molaidh bhinn, agus cùbhraidh le faile taitneach ar n-ùrnuighean. Ach faic na rinn sinne dheth: garadh breun, làn truaillidheachd, agus neoghloine, àite còmhnuidh dheamhain, ceardach Shàtain. Cha-n 'eil an obair-cridhe againn 'n a shaothair gràidh mar a tha Dia ag aithneadh, agus tha sin 'g a dhealbh cha-n ann a reir na h-eisempleir a nochd esan 'n a fhocal, ach 'n a h-aghaidh; agus is e sin am peacadh. An ni a 's maith le Dia, cha mhaith leinne; agus is e sin am peacadh; an ni a 's ionmhuinn leis, is fuathach leinne; agus is e sin am peacadh; an ni a ni e, cha dean sinne; an ni a thoirmisgeas e, ni sinn; na thogras esan is graineil leinne: a ghloire aigese, is nàire leinne; an t-oilbheum aigese, is uaill leinne; am flaitheanas aigese, is ifrionn leinne; gabhaidh sinn a thiodhlac 'us cha toir sinn buidheachas dha; freagraidh sinn a chronachadh le tàir; gabhaidh sinn an anail sin aige a chuir e 'n ar cuinneinibh, agus mallaichidh sinn leis. Thug esan a Mhac fein air ar son agus tha sinn 'g a shaltradh fo 'r cois; agus an uair a ghabhas e an fhuil chum sinn a ghlanadh o 'r peacadh, tha sinn 'g a chur uainn mar ni neoghlan; agus an uair a thagras e ruinn an aghaidh ar n-amaideis agus ar micheill, druididh sinn ar cluasan, agus ni sinn dimeas air an Spiorad naomh. A nis is e so obair ar cridhe gach uair 'us latha; is e sin am peacadh agus is e an tuarasdal am bàs.

A rìs, is e obair-cridhe do Shàtan am peacadh. Ma ni sibh obair an aghaidh toil Dhé, tha sibh a deanamh seirbhis do 'n diabhul. Eisdibh ri briathraibh Iosa: "Tha sibhse de 'r n-athair an diabhul, agus oibre 'ur n-athar ni sibh." Is e sin ar sloinneadh a thaobh naduir, agus ar ceaird. Is e ar cridhe ceardach Shàtain, agus cha-n 'eil e uair air bith 'n a thàmh, ach ag oibreachadh gach uile neoghloine le ciocras,—a smuaineachadh a smuaintean, a deanamh a thoile, agus is e sin am peacadh,—a faotainn a thuarasdail, agus is e sin am bàs. Tha na h-ainmhidhean fo uachdranachd an duine, ach is urramach an t-seirbhis aca laimh ri seirbhis thrailleil an duine do 'n diabhul, an creutair a 's suaraich, a 's salaich, a 's tàire a th' ann, cho fada fo na bruidibh 's a tha iadsan fo na h-ainglibh.

Ach amharcaibh a rìs, cha-n e àireamh àraidh de pheacaidhean, ach am peacadh. Air chor 'us, an cridhe nach d' rinn, mar a their daoine, ach a chuid a 's lugha de 'n obair, tha coir aige air an tuarasdal iomlan, agus gheibh e e. Bha sin 's a chùmhnant a rinneadh ri Adhamh an toiseach. Na 'm peacaicheadh e idir bha am bàs gu leantuinn: "'S an là 's an ith thu dheth bàsaichidh tu." Cha robh an dara cothrom air a thoirt da; cha-n e da pheacadh, no mòran, ach *am peacadh* a thug bàs 'us truaigh stigh do 'n t-saoghal. Agus tha an aon lagh ann fhathasd, "An t-anam a pheacaicheas idir bàsaichidh e."

Aon uair eile, tha am peacadh anns gach neach a ghnàth. Is e do pheacadh-sa agus mo pheacadh-sa a choisinn an tuarasdal so. Cha-n e ni a th' ann a tha 's an athar, no fo 'r cosaibh, no ann an àite eile, ach *annainn*. Ni mo is e ni a th' ann a tha 's an duine gu coitchionn gun ach roinn bheag dheth 'bhi anns gach duine air leth; ach is e do chuid-se agus mo chuid-se e, agus rinn sinn e uile, agus choisinn sinn an tuarasdal uile. O la ar breith, tha

sinn ag giùlan ceardaich a bhàis ud maille ruinn, agus tha sinn an diugh cho gniomhach 's a bha sinn riamh.

Amhaircibh a nis air *tuarasdal* a pheacaidh. Cha bhi duine 's am bith 's an obair ud gun a thuarasdal, agus tuarasdal dligheach mar an ceudna. Tha Sàtan 'n a mhaighistir dìleas 'n a dhoigh fhéin; ma ni thu seirbhis da gheibh thu do dhuais. Cha-n urrainn thu nathair a ghabhail 'n ad uchd gun a bhi air do lotadh; cha-n urrainn thu do làmh a chur 's an teine gun a bhi air do losgadh; cha-n urrainn thu deoch nìmhneach òl gun fhulang; ni mò is urrainn thu seirbhis a dheanamh do Shàtan gun bhàsachadh.

Cha-n e am bàs so bàs a chuirp. Thig sin air na h-uile, maith 'us olc. Gun teagamh is e am peacadh a thug am bàs ud a stigh, ach cha bhàs do 'n Chriosduidh e, ach dorus gloire. Do fhear-deanamh a pheacaidh, ge ta, is olc mòr e; ach is beag e laimh ris a bhàs iomlan a choisinn e. Tha am bàs ud a glacadh an anama cuideachd, a toiseachadh aig là a bhreitheanais, 'n uair a dh' fhosgailear na leabhraichean, agus a bheirear a mach a bhinn, "Imichibh uamsa, a luchd-deanamh na h-eucorach." "Agus imichidh iad sin chum teine shiorruidh, air ullachadh airson an diabhuil agus a chuid aingleau." Mar so tha Iosa ag iomradh air a bhàs a 's e tuarasdal a pheacaidh, agus is éigin gu 'r uamhasach fior e 'us gu bheil esan 'g a ràdh. Tha sibh faicinn gu bheil e 'n a theicheadh o Dhia. Smuainichibh air na chaill sinn 'n uair a chaidh ar fògradh a mach á Eden; cia mòr a 's mò a chaillear, mata, an uair a theid ar fogradh as an t-saoghal mar a tha e agus a theid ar cur na 's fhaide as o Dhia! Tha iomadh tròcair o Dhia againn an so. A ghrian shuilbhir, a ghealach 'us na reultan; an t-àileadh saor, fallan, timchioll oirnn; na h-eoin le 'n seinn; na craobhan, na lusan le 'm blàth, agus measan na talmhainn. Agus is iad sin tiodhlacan Dhé agus cha-n e tuarasdal an diabhuil. Dealaichte o 'làthaireachd is eigin dealachadh riusan. Is leis na h-uile ni maith, agus fad as uaithse cha-n 'eil ann ach dorchadas iomallach, gainne iomlan, agus truaigh gun chrìch; agus is e sin am bàs.

Faicibh a rìs; tha e air a ràdh mu 'n bhàs so gu bheil e 'n a dhol a steach do theine shiorruidh. Is e th' ann an teine amhghar cia b' e mar a smuainicheas daoine uime. Tha an teine air a bheothachadh mar tha ann an cridhe na h-uile peacaich; ciod e a th' ann am féin-dhiteadh ach teine? Ma 's e 'us gur e obair-cridhe am peacadh is éigin gu 'm bith an tuarasdal 's a chridhe cuideachd, agus tha teine ifrinn, ann an ceum, ann an cridhe an duine. Tha an cnuimh nach bàsaich an sin, agus an teine nach mùchar. Cha robh peacach riamh ann nach do loisg a chuid fhéin peacaidh e. An aghaidh thruagh, no air at suas, na buill sheargta, an fheoil mhi-fhallan, agus na cuamhan groda,—innsidh iad na ni am peacadh air a chorp; agus ciod e nach dean e air a chridhe agus air an anam, far an d' rugadh, agus far an d' àraicheadh e, far am bheil 'n a luidh sios, far am bheil a chuid innealan-oibre, agus a rùintean 'g an dealbh, far am bheil a gharadh agus a cheardach? Agus ciod e nach dean e 's a bhibhuantachd, an uair a bhitheas e, gun ni air bith 'g a chasgadh, a riaghladh agus a reubadh a pheacaich chum a phian dolabhairt?

Ach tha da ni eile ann a thaobh tuarasdal so a pheacaidh; cha-n iocar an t-iomlan deth gu bràth, agus bithidh faireachadh air na h-uile peighinn deth a dh' iocar. Is e bàs siorruidh a th' ann agus bàs 's an fhaireachadh; bàs nach bàsaich, agus nach bi a chaoidh gun mhothachadh air. Dh' fhaodadh tu saoilsinn gu 'n giùlanadh tu uaireigin an t-iomlan aige, agus an sin gu 'n éireadh gu maith dhuit a rìs; no gu 'n rachadh e seachad ort agus thu gun mhothachadh air. Ach tha Iosa 'cur as do na dòchasan meallta ud 'n uair a tha e ag ràdh gu

'm bi cuid a pheacaich aige maraon ris an diabhul agus a chuid ainglean. Cha-n 'eil dòchas saorsainn aig an diabhul, agus ma bhitheas tu 's an aon staid ris-sa, bithidh tu gun dòchas mar an ceudna gu bràth. A rìs, tha a thuigse cho geur 's a bha e mu 'n do thuit e o neamh, 'us bithidh e mar sin leatsa ma thuiteas tu o thalamh agus ma bhitheas do leabaidh agad an ifrinn. Bithidh do thuigse iomlan, agus d' fhaireachadh gun fhailing am measg do thruaighe siorruidh. Air chor 'us mu 'r 'eil fois aca là no oidhche air neamh a moladh Dhé, cha bhi fois an ifrinn o ghuil 'us o ghiosgan fhiacal.

A nis, is ann o charaid a thainig an t-iomradh so air tuarasdal a pheacaidh, 'us cha-n ann o nambad. Is e an Dia aig am bheil gràdh dhuinn a thug dhuinn e. An uair a their esan gu 'r e tuarasdal a pheacaidh am bàs, feumaidh e bhi fior, agus o 'n pheacaich sinn uile, ciod e an dòchas a th' ann duinn? Amhaircibh ris a chuid eile de 'n earrainn agus faicibh. "Ach;" cha-n 'eil ach am focal beag ud (mar gu 'm b' ann) eadar sinn agus am bàs siorruidh. Na 'm bitheadh fear-gleidhidh priosain air tighinn a dh' ionnsuidh mortair agus na briathran a leughadh, "Dhearbhadh do chionta, thugadh do bhinn a mach, is e do thuarasdal am bàs, *ach*,"—nach bu leòr am focal ud leis fhéin chum dòchas nuadh a bheothachadh ann an cridhe an duine? Bitheadh e mar sin leinne, a leughadair; tha sinn mar sud; is e ar peacadh gu 'n do shaltair sinn Mac Dhé fo chois; tha a bhinn air toirt a mach, ach gu 'm a beannaichte gu 'n robh Dia! tha am focal ud 's an laimh-sgriobhaidh. "Is e tuarasdal a pheacaidh am bàs, *ach* is e tiodhlac Dhé a bheatha mhaireannach." Cha choisinn oibre ni maith air bith o Dhia. Tha ar fireantachd 'n a luid-eagan salach. Ma gheibh sinn maith air bith o Dhia is éigin gu 'r e tiodhlac saor a bhitheas ann; agus is e sin a th' ann. Faicibh an t-eadar dhealachadh. Is e tiodhlac a th' ann 'us cha-n e tuarasdal; is e tiodhlac Dhé a th' ann, 'us cha-n e duais an diabhuil; is e th' ann beatha shiorruidh an àite bàis shiorruidh; tha e air fhaotainn cha-n ann *annainn* no *tromhainn* féin, mar a tha am peacadh agus a thuarasdal, ach ann agus troimh Chriosd.

A leughadair, tha an tiodhlac air a thairgseadh, gun airgiod agus gun luach; agus cha-n 'eil agadsa ach creidsinn, agus a ghabhail, —a ghabhail gu léir. Thigibh, mata, mar a tha sibh, gun ni air bith 'n 'ur laimh, agus gabhaibh an tiodhlac air am bheil feum cho mòr agaibh, agus thugaibh a ghloir uile do Dhia, oir c' uime a bhàsaicheadh sibh? Cha chathaich Dia beatha oirbh ma 's roghnaiche leibh féin am bàs. Ach c' uime a bhàsaicheadh sibh? Am bheil maise, no sìth, no sonas, anns a bhàs? Ach bhàsaich Criosd *air ar son*, am fìrean an àite nan neo-fhìrean, chum gu 'n d' thugadh e sinn gu Dia. Mar creid sibh annsan agus mar earb sibh ris, tha sibh a saltradh tiodhlaic shaoir Dhe fo 'r cois, mar nach b' fhiach e an t-saothair, agus tha sibh a deanamh a pheacaidh a 's mo uile, tha sibh buailteach do bhàs ùr, do thuarasdal ùr nach toirear uaith gu bràth. Ach c' uime a bhàsaicheadh sibh? Creidibh agus bithibh beò!

---

ha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1867.

---

## A CHAITHIR MHOR GHEAL.

"Agus chunnaic mi rìgh-chaithir mhor gheal, agus an ti a shuidh oirre, neach aig an do theich neamh agus talamh o a ghnuis; agus cha d' fhuaireadh aite dhoibh."—Taisb. xx. 11.

("THE GREAT WHITE THRONE")



I. An toiseach, NA CHUNNAIC EOIN. Is e bh' ann ni bha gu tachairt air an là mhòr,—an la iongantach sin aig nach urrainn neach a theachd innseadh.

Tha fear-riaghlaidh naomh ann. Tha daoine cunntasach, agus bheirear gu cunntas iad aig an là mhòr, 'n uair a gheibh iad aon chuid duais no peanas. "Chunnaic mi rìgh-chaithir mhòr gheal." Cia cudthromach 's a tha sud a fàgail gniomharan dhaoine! Ged nach bitheadh cunntas ann airson ar gniomharan, is e b' fhearr a bhi naomh, oir is e a 's fearr dhuinn féin, agus is leòr an truaigh a bhi mi-naomh. Ach cha-n 'eil sinn air ar fàgail aig saorsainn ar toile. Tha lagh ann, agus peanas airson a bhriseadh. Tha fear-tabhairt lagh' ann, a chi uile ghniomharan dhaoine, agus nach dearmaid aon fhocal no gniomh a chur sios 'n a leabhar. A nis, a bhraithre agus a pheathraiche, tha fios againn gur e am fear-riaghlaidh ud Dia féin, aig am bheil *còir* air riaghladh. Tha cuid de chaithrichean ann aig nach 'eil còir a bhi ann, agus is dleasdanas cur 'n an aghaidh; ach an caraid a 's fearr a th' aig a chinne-dhaoine, is e a 's mo a ghabhas de thlachd ann an ard-uachdranachd Dhé. Is e Dia breitheamh nan uile, a ni gu ceart a chionn 's gur e a nàdur e. Co eile, ma ta, do 'm buineadh suidh air a chaithir, no co a dh' agras coir air? Ma 's e sud a chaithir a chunnaic Eoin, cia co do-dheanta 's a bhitheas e do neach air bith dol as o a bhreitheanas an uair a thig a ghairm. C' àite an teich naimhdean Dhé? Cha-n urrainn na beanntan no na creagan am folach, ged a bhitheadh an toil aca.

Ach cha-n 'eil an so ach toiseach an t-seallaidh. Tha an earrainn ag innseadh gur e "*caithir gheal*" a bh' ann agus dh' iarrainn oirbh aire a thoirt do sin. Carson geal? Nach 'eil so ag

ciallachadh gloinead gun smal? Tha eagal orm nach 'eil caithir gheal eile r' a fhaotainn. Tha righ-chaithir na rioghachd againn féin cho geal 'us cho glan 's a th' air an talamh, ach ann am fianuis Dhé tha neoghloine anns na h-uile ni talmhaidh, agus air an aobhar sin cha-n 'eil i glan ann a fhianuis. Ach is e caithir mhòr *gheal* a tha an so, caithir uachdranachd naoimh nach 'eil fo smal fola no anaceartais. Carson, mata, a tha i geal a thaobh gloinid? Nach ann airson gu bheil *an Righ a tha 'n a shuidh oirre glan?* Tha an neach a tha 'n a shuidh oirre e féin làn naomhachd, ceartais, fìrinn agus graidh. A thuilleadh air sin, tha i glan a chionn 'us gu bheil *an lagh a tha am Breitheamh a frithealadh iomlan.* "Tha statuin an Tighearna ceart;" tha iad fior agus fireannach gu léir. Co is urrainn leabhar sin nan deich aitheantean, anns am bheil suim toile Dhé air a chur sios, a leasachadh? Co is urrainn dad thar a choir, no dad o na chòir a nochdadh ann? Bithidh a bhinn a theid a mach o na chaithir mhòir gheal ud cho ceart gu 'm feum an ciontach fhéin a cheartas aideachadh. "Sheas iad gun chòmhradh."

Is e an ath fhocal a th' anns an earrainn "*mòr.*" Is e "caithir mhòr gheal" a bh' ann. Cha ruig thu leas innseadh dhomh gu bheil i mòr *a chionn 'us gu bheil an Ti a tha 'n a shuidh oirre mòr.* Cha-n 'eil ann an righ-chaithir air am bheil duine ach sgàile uachdranachd. Bithidh so 'n a righ-chaithir mhòr a chionn 'us gu 'n suidh Dia mòr na talmhainn, agus na h-ifrinn, oirre, an Righ siorruidh, neobhàsmhor, neofhaicsinneach, a bheir breith air an t-saoghal le fireantachd, agus air a phobull le ceartas. Aha! aha! a shluaigh mhoir a tha air 'ur saltradh sios, chuir am fear a bheir gach neach gu aon inbhe, sibhse 's an aon inbhe nis! Chuir am bàs sibh 's an aon uaigh, agus gheibh breitheanas sibh aig an aon chaithir, chum binn fhaighinn uaith-san air nach cuir righrean eagal, 'us nach criothnuich roimh aintighearn, aig nach 'eil spéis do phearsa neach, agus a bheir ceartas do na h-uile.

"*Agus an Ti a shuidh oirre.*" Smuainich car bheagan ùine airsan a shuidh air a chaithir mhoir gheal. Suidhidh an neach a 's freagarraich air a chaithir ud. Is e Dia bhitheas ann, ach duine cuideachd. "Bheir e breth air an t-saoghal leis an duine so, Criosd Iosa, a reir mo shoisgeil" deir an t-abstol. Is éigin gu 'm bi am breitheamh so 'n a Dhia. Co ach Dia a bheireadh breth air aireimh cho mòr, agus le breitheanas cho ceart? Tha a chaithir ro mhòr airson neach air bith ach esan mu 'n dubhradh, "Tha do righ-chaithir, a Dhé, gu saoghal nan saoghal; is slat ceartais slatshuaicheantais do rioghachd-sa." Bheir Criosd Iosa, Mac Dhé, breth, agus bheir e breth mar dhuine cho maith 'us mar Dhia; agus cia h-iomchuidh gu 'r ann mar sin a bhitheadh! Mar dhuine is aithne dha ar n-anmhuinneachd, tuigidh e ar cridhe, agus cha-n urrainn sinn coire fhaighinn da gu 'm bitheadh ar Breitheamh cosmhuil ruinn. Eadhon ortsa, a chreidmhich, theid breth a thoirt; na smuainich nach teid. Agus cha ruig thu leas eagal a bhi ort á breitheanas follaiseach. Gràdhaichidh neo-chiontas an solus. Cha teid do thearnadh le do thoirt stigh do neamh gun d' fheuchainn agus do dhearbhadh, ach ann am fireantachd Chriosd theid thu troimh na bhreitheanas le aoibhneas. O a pheacaich! is ann air dhoigh eile a bhitheas e leatsa, oir tha do leir-sgrios cinnteach an uair a thig là an dearbhaidh. Cha-n iarr e fianuisean chum do dhiteadh oir is aithne do 'n bhreitheamh na h-uile ni. Bheir an Criosd air an d' rinn thu tàir breth ort, an Slanuidhear aig an do shaltair thu air a thròcair, aig an do dhiùlt thu nigheadh ann an tobair 'fhola, a bha air a dhimeas agus air a chur air cùl le daoinibh—is esan a bheir breth cheart ort, agus ciod e a their e ach so—"Ach thugaibh an so na naimhdean ud

agamsa, leis nach b' aill mise bhi 'n am righ os an cionn, agus marbhaidh 'n am fhianuis iad."

II. Bu mhaith leam nis na teagasgan a tha 'sruthadh o 'n t-sealladh ud a thogail, chum feum cleachdaidh a dheanamh de 'n t-sealladh.

A chreidmhich ann an Criosd, focal 'n ad chluais. An léir dhuit a chaithir mhòr gheal, agus esan a tha 'n a shuidh oirre? Thoir leam gu 'r leir dhomh a nis i. Ma ta, *deanaim mi féin a rannsachadh.* Cia b' e an t-aideachadh a th' agam bithidh agam ri aghaidh a thoirt do 'n chaithir ud. Ghabh na seanairean rium; dh' aontaich am minisdear leo; dh' aidich an eaglais mi; ach cha do shaoradh mi aig a chaithir mhoir ud fhathasd. Bha cliù agam am measg luchd-aideachaidh; chuireadh a dh' urnuidh mi gu follaiseach, agus bha meas mòr air mo chuid urnuighean; ach cha deachaidh mo chothromachadh anns na meighibh deireannach, agus ciod e ma gheibhear easbhuidheach mi! A bhrathair aideachail, ciod e mu d' urnuidhean uaigneach? An urrainn thu do sheòmair uaigneach a dhearmad, agus cuimhne a bhi agad gun teid d' urnnighean fheuchainn am fianuis na caithreach moire geala? Am bheil do Bhiobull gun leughadh an uaigneas? A bhrathair aideachail, ciod e mu do chridhe agus d' ionmhas? An e airgiod a mhàin tha uait? Am bheil thu 'caitheamh do bheatha direach mar dhaoinibh eile? Am bheil do thlachd a mhàin anns na nithibh a tha an làthair? Nach 'eil gnothuch idir agad ri caithir Dhé? Am bheil cridhe cloiche agad a thaobh nithean neamhaidh? Nach 'eil agad ach gràdh beag do Chriosd? An e th' agad aideachadh faoin gun dad tuilleadh? Oh, smuainich air a chaithir mhoir gheal! Am bheil thu an amharus nis? Ciamar bhitheas tu an sin? Nach giùlain thu beagan fein-cheasnachaidh? Ciamar a ghiulaineas tu ceasnachadh Dhé?

Ach tha cuid agaibh ann a their "Cha-n 'eil mise 'deanamh aideachaidh 's am bith." Gidheadh tha focal aig an earrainn agam dhuit. Fhathasd, *tha uam gun tugadh tu breth air do ghniomharaibh fa chomhair an latha mhoir dheireannaich ud.* Oh, ciod e mu oìdhche ud a pheacaidh? "Is coma sin," tha thu ag radh, "na toir gu mo chuimhne e." Bheirear gu do chuimhne e, agus bithidh an gniomh aingidh ud air fhoillseachadh le guth ard. Ciod e 'ur barail mu sud, a pheacaiche uaigneach? A luchd-gràdhachaidh air macnus agus seòmradaireachd? Oh, a dhuine oige, thoisich thu le nithean beag' a ghoid, ach bithidh tu 'n ad mheirleach mòr mu 'n sguir thu. Tha fios air, a charaid, agus "bi cinnteach gu 'm faigh do pheacadh a mach thu." Ged is fada o chaidh e as do shealladh-sa, tha do pheacaidhean uile follaiseach dhasan, oir is léir do 'n Dia uile-fhaicsinneach na h-uile ni; agus seasaidh do pheacaidhean a chaidh as do chuimhne fhathasd fa do chomhair. O, amhairc air do ghniomharaibh mar fa chomhair a bhreitheanais. Oh, do mhisg uaigneach, ciamar a sheallas tu 'n uair a dh' innseas Dia e? Do mhiann uaigneach a tha folaichte o gach duine; ciamar a ni thu e, 'us cuimhne agad nach 'eil e folaichte o Dhia? A dhuine oige, is e ni uaigneach a th' ann, ni uamhasach, agus cha-n innseadh tu do neach beò e; ach innsear e le guth tairneanaich am fianuis an t-saoghail!

Agus a thaobh na h-uile, *Am bheil sinn ullamh chum coinneamh a thoirt do 'n là mhòr dheireannach ud?* Na 'n seideadh an trompaid an nochd, ciod e an staid 's am bitheadh d' inntinn? Nan cluinneadh a nis gach cluais an so fuaim ard agus uamhasach, agus guth ag radh,—

"Thigibh chum breitheanais,
Thigibh chum breitheanais, thigibh, thigibh!"

Tha mi an dochas gu bheil cuid againn a b' urrainn a dhol ann le aoibhneas, eadhon troimh ghleann a bhàis. Is furasda bruidheann mu làndearbhachd, ach creidibh mise, cha-n 'eil e cho tur furasda e bhi againn le

firinn ann an amaibh cruachais. Ma bhitheas meur ghoirt aig cuid agaibh, traoghaidh ur dòchas aig na h-uilt agaibh, agus ma bhitheas agaibh ach tinneas beag, saoilidh sibh, "Oh! faodaidh bhi gu 'r e an cholera a th' ann, ciod e a ni mi?" Nach urrainn thu bàsachadh? Ciamar bhitheas tu beò gu bràth? Nach b' urrainn thu amharc air a bhás 's an aghaidh gun chrith, ciamar mata dh' amhairceas tu air a bhreitheanas? Cha-n 'eil rathad cinnteach ann ach a thighinn mar a tha sinn chum Iosa, gun fhìreantachd againn de 'r cuid féin, ach a faotainn fireantachd annsan. An uair a bha Uilleam Ceari dlù do 'n bhàs, dh' àithn e an rann so a chur air a lic:—

"Cnuimh ciontach, lag, gun treòir,
Tuiteam air gairdean Chriosd,
'S esan mo neart, 'us m' fhìreantachd,
M' uile, agus m' Iosa."

Bu mhaith leam dùsgadh 's a bhithbhuantachd le leithid de rann 'n am inntinn, mar is maith leam dhol a chodal 's an t-saoghal le leithid so de dhòchas 'n am chridhe,

"Agam cha-n eil ni 'n am laimh,
Leanaim ris a chrann-ceusaidh mhàin."

Oh! tha mi a bruidheann mu ni mu 'm bi fios na 's fearr aig cuid againn, faodaidh bhi, mu 'n tig an t-seachduin gu crìch. Tha mi a bruidheann mu nithean a shaoileas cuid a bhi fad as, ach air am faod mionaid an toirt dlù. Sibhse a tha dlù air da fhichead bliadhna dh' aois, agus gu h-àraidh sibhse a tha dlù air tri fichead no tri fichead 's a deich, is eigin gu 'm fairich sibh cho luath 's a tha an ùine a falbh. Bithidh sinn gu h-aithghearr aig a chaithirmhoir gheal; bithidh sinn gu h-aithghearr aig caithirbhreitheanais Dhé. Oh! deanamaid ullamh. Co agaibh a gheibh bàs air an t-seachduin so? O! smuainichibh air so! Co a ghabhas còmhnuidh maille ri teine milteach? Co a ghabhas còmhnuidh maille ri lasraichibh siorruidh? Na 'm b' aithne dhomhsa co agaibh a bhàsaicheadh air an t-seachduin so, rachainn air mo ghlùnaibh ri 'n taobh, agus ghuidhinn orra aire thoirt do nithibh na siorruidheachd. Ach cha-n aithne dhomh sibh, agus air an aobhar sin tha mi ag asluchadh dhibh teicheadh a dh' ionnsuidh Iosa trid creidimh. Cha-n 'eil iad sin 'n an nithean beaga, am bheil? Ma tha, cha-n 'eil annamsa ach duine gun chiall, agus faodaidh sibhse falbh agus fanoid a dheanamh orm: ach ma 's firinn iad buinidh dhuibhse agus dhomhsa aire gheur a thabhairt.

Oh gun cuireadh an Spiorad naomh beatha 'n am bhriathraibh, agus gu 'n cuidicheadh an Tighearn leibh gu tighinn a nis. Is e earbsa á Criosd an t-slighe. Tha e ullamh 'n uair a tha an earbsa ud ann; tilgibh sibh féin airsan a mhàin.

"Fhogaraich, pill gu 'd dhathigh nis,
Tha gairm o 'd Athair ort;
Na bi 'n ad eilthireach na 's fhaide,
An ciont 's an truaighe ghoirt.
Pill, pill.

Fhogaraich, pill gu 'd dhathigh nis,
'S e Iosa tha 'g ad ghairm
Tha 'n Spiorad 's a bhean nuadh-phosd 'g ràdh thig,
Iarr fasgadh o na stoirm.
Pill, pill.

Fhogaraich, pill gu 'd dhathigh nis,
'S e cuthach tha 's an dàil;
Cha-n fhaighear maitheanas 's an uaigh,
Tha là na trcòair gearr.
Pill, pill.

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Old Physic Gardens.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR 1867.

## HARLAN PAGE;

NO, URNUIDH AGUS SAOTHAIR



Cha-n 'eil dleasdanas ann, faodaidh bhi, anns am bheil Criosduidhean a tighinn na 's giorra, no ann am buntuinn gu caoimhneil, dìlis, ri 'n cairdibh 's an luchd-eolais a tha fhathasd, a réir coslais, an taobh mach de Chriosd. Tha e furasd, gun teagamh, *bruidheann mu 'n deighinn* sud; agus ciod e a 's tric a chluinnear no Criosduidhean, 'n uair a choinnicheas iad a chéile, a caoidh chairdean a tha gun spéis do n' aon ni fheumail? Agus ged dh' fhaodas a mhuinntir neo-iompaichte ud a bhi 'n an cuspairean-ùrnuidh aig cairdibh diadhaidh, gidheadh cia h-ainmig 's a gheibhear na h-urnuidhean air an leantuinn le tagradh dùrachdach riu fhéin gu 'n tugadh an fheadhain ionmhuinn ud an cridheachan do Chriosd!

Rugadh Harlan Page ann an Cobhentri, an Connecticut, ann an Staidibh Aonaichte America, air an ochdamh là fichead de mhios deireannach an t-samhraidh, 1791. Bha a pharantan diadhaidh; ach chaith e laithean 'òige

gun chomharradh air bith gu-n d' atharraicheadh a chridhe, ged a bha e modhail 'us beusach 'n a ghiùlan. Dh' ionnsuich e bhi 'n a shaoir, a cheaird a bh' aig 'athair roimhe.

An uair a bha e da bhliadhna thar fhichead a dh' aois phòs e, agus, mar a dh' fhaoidteadh earbsadh, bha am boirionnach a phòs e gun iompachadh. Ach mu shé miosan an deigh a phòsaidh, thoilich an Tighearn an duine agus a bhean le 'cheile a dhùsgadh. Bha ise, mar Lidia o shean, comasach air i féin earbsadh gu socrach, gràdhach, ri Criosd; ach bha an t-iompachadh aigese na 's coslaich ri iompachadh fir-gleidhidh a phriosain 's an aon bhaile; oir bha bròn 'us amhghar ro ghoirt aig, 'us e air amaibh dlù do dh' eudochas. Is tric a b' éigin da 'obair 'fhàgail leis an amhghar a bh' aig, agus e fhéin a thilgeadh air a ghlùnaibh; agus o 'n bha e ag obair aig an àm ann am baile a bha 's a choimhearsnachd is minic a bha badan chraobh dlù do 'n rathad 'n a fhiannis air a ghlaodhaich ghoirt airson tròcair. Aon fheasgar, 'us e mar sud, bha leithid de dh' fhaireachadh aig air a chor chaillte, gun d' fhairich e nach b' urrainn e caithir-thròcair fhàgail gus am faigheadh e sealbh air réite ri Dia. Mu mheadhon-oidhche, mar Iacob, ghleachd e ri Dia, agus cosmhuil ris-sa, thug e buaidh. Le sealbh air maitheanas agus air aideachadh, cheangail e e féin ri seirbhis an Fhirshaoraidh. Air leabaidh a bhàis thubhairt e, "'N uair a shealbhaidh mi dòchas an toiseach, dh' fhairich mi gu 'm b' éigin domh saothrachadh airson anaman."

Beagan an deigh sud, dh' aidich an duine agus a bhean le 'chéile Criosd gu follaiseach; agus tri laithean as a dheigh, gheibh sinn e a sgriobhadh litir dhìleas a dh' ionnsuidh caraid a bha 'g a chruadhachadh féin an aghaidh stri an Spioraid naoimh ris. Ciod e an coimhlionadh a bha an so air an àithne a thug Criosd do 'n duine as an do chuir e an droch spiorad, "Imich dhachaidh dh' ionnsuidh do mhuinntir, agus innis dhoibh meud nan nithean a rinn an Tighearn dhuit, agus gu 'n d' rinn e tròcair ort." (Marc. ix. 15.) Air so, a cheud bhliadhna d' a iompachadh, thainig tinneas trom agus leanmhuinneach air. Thainig e dlù do 'n bhàs, ach dh' aisigeadh gu tròcaireach gu slainte e. Dh' fhairich e agus dh' aidich e cia tarbhach 's a bha an smachdachadh, agus gu 'n d' thug e e gu comhfhulangas a bhi aige nach robh riamh aige leosan aig an robh an trioblaid cheudna, agus gu h-àraidh, mar a dhearbh e air gu 'm bu dleasdanas sonraichte saothrachadh gun tàmh airson sàbhaladh dhaoine fhad 's a bha beatha 'us comas ann.

Faodaidh sinn fheuchainn a nis mar a bhuin e ri muinntir neo-iompaichte; agus mar a dh' fhaodas iongantas a bhi air cuid gu 'm b' urrainn neach ann an cor cho iosal sgriobhadh air dhoigh cho ealanta, is éigin cuimhneachadh gu bheil cothrom air deagh ionnsachadh fhaotainn aig na h-uile neach ann an Staidibh mu thuath America.

Is ann mar so a sgriobhar leis a dh' ionnsuidh E—— L——, boirionnach òg a dh' fhuirich car ùine 'n a thigh, agus a nochd comharradh air i bhi fo bhuaidh na firinn:—

"Is i cainnt Iehobhah, 'An t-anam a pheacaicheas, bàsaichidh e.' Cha-n 'eil neach de theaghlach chaillte Adhaimh nach do chaill còir air beatha troimh 'n pheacadh. Ach tha aon fhasgadh ann, agus a h-aon a mhàin. Is urrainn Iosa ar tearnadh, agus esan a mhàin. Na coidil, E——, na gabh fois oidhche no là, gus am faigh thu sìth ri Dia. Na dean tàmh idir. Cha-n urrainn uair eile bhi na 's freagarraich. Dean ùrnuidh ri Dia gun sguir, agus ma bhàsaicheas tu, bàsaich ag iarraidh tròcair. Na tugadh aon ni eile d' aire air falbh. Ma chuireas tu cràdh air an Spiorad Naomh, faodaidh bhi nach pill e gu bràth, agus is eigin duit-sa, mo thruaighe! dol sios far nach tig dòchas, agus far nach faigh tròcair àite."

Bha na briathran cudthromach ud air am beannachadh chum iompachadh na nighinn. Is ann mar so tha e tagradh ri nighinn eile a chaill a h-athair goirid roimhe sud:

"Na 'n robh d' athair ionmhuinn air labhairt riut o 'n t-saoghal eile, cia cudthromach 's a bhitheadh a bhriathran! An abradh e, 'Coidil

air adhart, coma leat uair a bhàis, coma leat bagraidhean Dhé ; dean cuibhrionn de 'n t-saoghal?' Cha-n abradh. Is e theireadh e, 'Na dearmaid gairm na tròcair. Na coidil air bruaich na leir-sgrios. Dùisg! Eirich! Ullaich chum coinneachadh ri 'd Dhia. Na cuir dail ann, oir tha la an Tighearna dlù.' 'N uair a bha d' athair air leabaidh a bhàis, thubhairt e an cainnt bhriste, 'Dean aithreachas, dean aithreachas.' Gu 'n tugadh an gniomh freasdail so thusa gu do chridhe a rannsachadh dh' fheuchainn am bheil thu ullamh chum a leantuinn."

A coinneachadh là ri duine òg ann am bùth, ghabh e uamhas ri a chainnt thoibheumaich, agus chuir e litir d' a ionnsuidh le trachd freagarrach innte, ged nach b' aithne dha roimhe e. Sgriobh e :—

"Gabh so o neach a tha ag iarraidh do mhaith; agus dean de chairdeas rium, gu 'n leugh thu e le aire, agus gu 'm meadhraich thu air na th' ann. Cha-n fhaca mi ach aon uair riamh thu; ach an sin b' cagal leam nach do smuainich thu riamh air peacadh a bhi 'toirt ainme do Dhé 'an diomhanas, an neach aig am bheil a làmh 'n a beatha dhuit, agus a mhàin is urrainn do shaoradh o 'n bhàs shiorruidh. Bha leithid de bheachd agam air do chionta nach b' urrainn mi gun sgriobhadh thugad, agus iarraidh uait pilltinn chum Dhé agus a bhi beó.—Le mòr ghràdh, do chomh-fhearturuis chum na siorruidheachd."

"Am bi aobhar agam gu bràth," tha e a sgriobhadh mu 'n àm so, "aithreachas a ghabhail a chionn gu 'n do labhair mi ri cuid de 'm chochreutairibh mu ghnothuichibh na siorruidheachd? Nach dean na chuala mi aig an àm mu iompachadh anaman mo bhrosnachadh gu tuileadh dìchill chum maith dhaoine agus gloir Dhé?"

Cho luath 's a dh' fhaodadh e an deigh dhol stigh do thigh, labharadh e mu nithibh spioradail; agus rinn nighean ann an tigh far am b' àbhaisd da dhol, caoidh air leabaidh a bàis nach d' éisd i r' a earailibh. "O," ars' ise, "na 'm b' urrainn mi Mr Page ud fhaicinn; oh, na 'n d' thug mi aire d' a rabhaidhean!"

Bha e comharraichte airson ùrnuidh. Tha caraid diadhaidh, a bha tric 'n a chompanach aige, ag innseadh ni a bha mar chleachdadh aige mar a leanas : "An uair a bhitheadh e ann an cuideachd far am bitheadh cairdean cruinn, agus far am bitheadh diochuimhne air Dia agus air luach an anama, bheireadh e rabhadh dhomhsa, agus rachadh sinn gu àite uaigneach ; dheanadh sinn ùrnuidh an sin airson peacaich bhochd a bha 's a chuideachd, agus philleadh sinn a rìs fo bhuaidh naoimh an dleasdanais."

Air dha a bhi 'call a shlàinte, b' éigin da an obair aig a leigeadh dheth, agus air dha a bhi car ùine ag obair air gearradh dhealbh, ceaird a choird gu mòr r' a inntinn, chomharraicheadh e chum cùram a ghabhail de ghnothuichibh Comuinn nan Trachd Americanach ann an Neu Iorc ; agus an sin dh' fhan e gu àm a bhàis. Thoisich obair gràis ro iongantach am measg nam muinntir a bha ri filleadh agus ri fuaidheal dhuilleagan nam Biobull agus nam trachd, agus b' e a thoradh gu 'n do thearnadh mòran de 'n mhuinntir oig ud. Bha a h-aon diubh air a bioradh 'n a cridhe leis an fhirinn a ghlac a suil an uair a bha i a filleadh an trachd ud "La a Bhreitheanais." Cha b' urrainn e smuaineachadh mu neach òg 's a choimhthional do 'n do bhuin e ris nach do labhair e aon chuid le focal beoil no le litir, mu thimchioll slainte an anama. Bha e 'n a fhear-teagaisg agus 'n a fhear-riaghlaidh eudmhor air Sgoile Shabaid; dùrachdach ann an trachdan a chraobh-sgaoileadh; agus chuir e Comunn air chois ann an Neu Iorc 's a bhliadhna 1829, troimh an d' fhuair gach teaghlach 's a bhaile trachd an ceann na h-uile mios. Gidheadh cha do dhearmaid e a theaghlach féin; agus shealbhaich e féin agus a bhan-chompanach an t-aoibhneas mòr ud gu 'm fac' iad an clann air an iompachadh chum Dhé.

Bha na h-oidheirpean a thug e air buintinn ri daoinibh neo-iompaichte cho riaghailteach 'us gu 'n robh leabhar beag cuimhneachaidh aige anns an robh ainmean agus aitean-comhnuidh na muinntir ris an do rùnaich e bruidheann air an cur sios, agus ghabh e cothrom air bruidheann riu mar a chaidh e dh' ionnsuidh a ghnothuich

laitheil. Tha iad a ràdh gu 'n robh e air amaibh a bruadar mu bhi labhairt ri muinntir gun aithreachas, agus gu 'n duisgeadh e le mòr ghluasad inntinn agus le deuraibh 'n a shùilibh. Bha sud aig 'n a bhàs; oir am measg nan aman beag codail a bhitheadh aige 's na lathaibh deireannach aige air thalamh, bhitheadh e a reusonachadh ri neach neo-iompaichte, agus, aon uair, thubhairt e fo 'anail gu brònach, "An nighean bhochd! dhiùlt i an Slanuidhear agus is éigin gu 'm bàsaich a h-anam."

An iongantach an ni a thubhairt e r' a mhnaoi beagan mu 'n do chaochail e, "Tha fios agam gu 'r ann o ghrás Dhé tha e uile, agus nach ann o ni a rinn mise, ach thoir leam gu 'r fiosrach mi gu 'n robh *tuilleadh 'us ceud anam air an iompachadh gu Dia, troimh na thubhairt mi féin riu mar a fhuair mi cothrom.*"

Cha robh Harlan riamh ro shlainteachail, agus dh' fhuiling a shlainte gu mòr o euslainte no dha. Cha b' fheaird a shlainte mar an ceudna a shaothair throm gun sgur, agus 's a bhliadhna 1834, bha e soilleir gu 'n robh a chrioch dlù. Tha an lighich a dh' innis dha, air dha rannsachadh m' a chor, gun robh a chrioch am fagus, ag radh, "Chual' e an naigheachd gu stoilde, mar neach a dh' fhairich gu 'r mòr an t-atharrachadh dol o aon saoghal gu saoghal eile, ach thubhairt e gu 'n robh dathigh aig air neamh." Gus a chrioch lean e air rabhadh a thoirt gu dùrachdach dhoibhsan a thainig 'g a fhaicinn, agus a mheas e a bhi gun Chriosd; ach an deigh do a h-aon diubh falbh as an t-seòmair, thubhairt e, "Is teirc a thig do 'm fhaicinn de 'n mhuinntir gun aithreachas. Oh, an t-eagal a chuireas leabaidh bàis orra!"

A tiomnadh a mhnatha brònaich agus a chlann air cùram agus gràdh an t-Slànuidhir, chaidh an seirbhiseach maith agus dìleas ud stigh do dh' aoibhneas a Thighearna an an 23mh la de mhios mheadhonach an fhoghair air a bhliadhna 1834. B' e 'aois 43 bliadhna.

A leughadair! Am bheil thusa dhiubhsan a tha fhathasd gun Dia 'us gun dòchas? Cia mòr do chunnart, 'us do thruaigh, 'n uair rinn sealladh de do leithid cridhe an duine dhiadhaidh ud a ghluasad, agus 'urnuidhean 'us a shaothair a bhrosnachadh air dhoigh cho sònraichte!

No, a leughadair, am buin thu do Chriosd? Nach mòr am misneach a th' agad an so air peacaich fheuchainn a thoirt d' a ionnsuidh! Am bheil thu le gràdh agus eud a strì ri 'n seòladh chum Iosa? Bitheadh do shuidheachadh 's an t-saoghal cho iosal 's a dh' fhaodas e bhi, agus d' ùine cho goirid, tha an sgeul so a teagasg nach ruig sin leas do bhacadh ann am bhi ag iarraidh slainte chàich. Cha-n iarr an obair so foghlum, no comas mòr inntinn. Iarr, mata, "a labhairt na fìrinn ann an gràdh," oidheirp a thoirt air cairdean agus luchd-eolais a tharruing gu Criosd, agus cuiridh Dia onoir air do shaothair; agus an uair nach bi thu ann, deirear mu do thimchioil le fìrinn mar a bha air a ràdh mu Harlan Page,—

"Cha do sguir e a chomhairleachadh gach aon aca a la agus a dh' oidhche le deuraibh."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, OLD PHYSIC GARDENS.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1867.

## AM BHEIL THU SAOR?

"Ma ni am Mac saor sibh tha sibh saor da rireadh."—EOIN VIII. 36

(ARE YOU FREE?)



A LEUGHADAIR,—is airidh a cheisd a tha romhad air mile smuain. Bhuineadh dha seirm ann an chluasaibh Shasunnach 'us Albanach mar fhuaim trompaid. Tha thu a chòmhnuidh ann an tir 's an do ghineadh an t-saorsa. Ach am bheil thu fein saor?

Tha a cheisd fiùdhail air aire àraidh 's an la 's am bheil sinn ann. Tha cuid air nach 'eil ceisd ach mu ghnothuichibh na rioghachd. Is e athleasadh na Parlamaid an t-aon ni mòr aca. Is e guth bhi aca ann am buill na Parlamaid a roghnachadh an t-aon chùram a th' orra. Gidheadh tha saorsa air am faod na h-uile a ruighinn, mu nach 'eil smuain air a mhòr chuid—saorsa ris nach 'eil daimh aig cor na rioghachd,—saorsa nach urrainn Banrigh, no Morfheara, no Tigh Chumanta, no luchd-iuil deas-bhriathrach an t-sluaigh a bhuileachadh. A leughadair, is i so an t-saorsa mu 'm bheil mi

bruidheann a nis. An aithne dhuit i? Am bheil thu saor?

I. Is e a cheud ni a th' agam r' a fheuchainn, *maitheas coitchionn na saorsa.*

Air a phuinng so faodaidh cuid de luchd-leughaidh a mheas gu 'r diomhain ni a ràdh. Tha iad a meas gu 'r aithne do na h-uile duine luach na saorsa, agus nach 'eil ann ach diomhanas dhol a bhruidheann air 's a bhliadhna 1867. Cha-n e sin mo bheachdsa idir. Tha mi am beachd nach aithne do mhiltibh 's an tìr na beannachdan a tha ri mhealltainn innte. Thogadh iad o 'n òige am measg saorsa aimsireil. Cha-n 'eil fhios aca ciamar a tha ann an dùthchaibh eile.

Cuimhnich gu bheil saorsa 'n a bheannachd cho mòr 's is urrainn duine a mhealltainn an taobh-sa de 'n uaigh. Tha sinn a chòmhnuidh ann an tìr far am bheil ar cuirp saor —far am bheil ar gniomharan saor,— agus far am bheil ar coguisean saor.— Fhad 's a leanas sinn air adhart gun dragh a chur air daoinibh eile, faodaidh sum adhradh a dheanamh do Dhia mar a 's aill leinn, agus cha-n fhaod duine ar n-eigneachadh an rathad aigese do neamh a ghabhail. An aon fhocal, tha saorsa againn nach 'eil aig fine eile air an talamh.

Mheasadh na daoine a sheas air taobh na saorsa riamh mar chairdean dhaoine. Bha Maois agus Gideon de 'n àireamh ann an Israel, bha Leonidas ann an Sparta, Horatius 's an Roimh, Martin Luther 's a Ghearmailt, Gustabhus Bhasa 's an t-Suain, Uilleam Tell ann an Suiserland, Raibert Brus agus Eoin Cnocs 'an Alba, Alfred agus Hampden agus na Puritanaich an Sasunn, Seoras Uashington 'an America, uile ro chomharraichte ann an eachdraidh an t-saoghail.

A leughadair, na dean dimeas air saorsa na rioghachd so. Ach an uair a tha mi ag agradh sin mu shaorsa Shasuinn, thoir an aire cuideachd nach cuir thu ro mhòr de mheas air. Cuimhnich gu bheil traillealachd eile ann seach traillealachd aimsireil. Ciod am buamachd a th' aig neach ann am bhi a chòmhnuidh ann an rioghachd shaor mar bi saorsa aig anam? Seall na 's airde, na 's fhaide no saorsa ainsireil 's am bith. 'S an doigh a 's airde, Am bheil thu saor?

II. Is e an dara ni a th' agam ri fheuchainn, *an t-saorsa 'us a 's fior a 's fearr.*

Tha an t-saorsa air am bheil mise a bruidheann ri mhealltainn leis na h-uile neach a tha deònach. Cha-n 'eil cumhachd air thalamh a 's urrainn a cumail o dhuine no bean ma tha iad deònach i 'bhi aca. Agus ma 's leinn i aon uair cha-n 'eil neach comasach air a spionadh uainn. Faodaidh daoine ar pianadh, ar fogradh as an tìr, ar crochadh, ar di-cheannadh, ar losgadh, ach cha-n urrainn iad am fior shaorsa a spionadh uainn. Faodaidh a daoine bochda i bhi aca cho maith ris na daoine saoibhir. Faodaidh na daoine neo-fhoghlumta i bhi aca cho maith ris na daoine foghlumta, na daoine laga cho maith ris na daoine laidir. Cha toir laghan uainn i. Aon uair 'us gu bheil i againn, is oighreachd shiorruidh i.

A nis, ciod i an t-saorsa so? C' àite am faighear i? Co ris tha i coslach? Cho a choisinn do dhaoinibh i? Co aig a tha i nis ri thoirt seachd? A leughadair, thoir aire dhomhsa, agus bheir mi freagradh soilleir do 'd cheisdibh.

Is e saorsa spioradail a tha an so— saorsa an anama. Is e an t-saorsa 'bheir Criosd gun airgiod 'us gun luach, do na h-uile fior Chriosduidh. An dream a ni am Mac saor, tha iad saor da rìreadh. "Far am bheil Spiorad an Tighearna, an sin tha saorsa" (2 Cor. iii. 17).

Tha muinntir shaor Chriosd saor *o chionta peacaidh.* Tha uallach tròm peacaidh gun mhaitheanas, a tha a saruchadh iomadh cognis, air a thogail dhiubh. Thug fuil Chriosd sud air falbh. Tha aithne aca air maitheanas, rèite, fìreanachadh, agus aideachadh

le Dia, 'n am faireachadh. Is urrainn iad amharc air ais air na peacaidhean a dh' fhalbh, dubh 'us lionmhor mar a bha iad, agus a ràdh,—"Cha-n urrainn sibh mo dhìteadh." Is urrainn iad amharc air bliadhnachan de neo-chùram agus de shaoghaltachd, agus a radh,—Co a chuireas ni air bith as mo leth?" Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

Tha muinntir shaora Chriosd saor *o chumhachd a pheacaidh.* Cha-n 'eil e na 's fhaide a riaghladh anns a chridhe, agus 'g an ginlan leis mar thuil. Trid cumhachd Spioraid Chriosd, tha iad a claoidh gniomharan na colla, agus a ceusadh na feola le a thograídhibh agus 'anamiannaibh. Cha-n 'eil iad na 's fhaide 'n an traillibh aig am miannaibh, an tograidhibh, agus an droch ghnè. Os an cionn sud uile tha iad na 's mo na 'n an luchd-bualdh troimh-san a ghràdhaich iad. Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

Tha muinntir shaora Chriosda saor *o eagal thràilleal Dhé.* Cha-n 'eil iad na 's fhaide ag amharc air mar Chruithear feargach le eagal agus uamhunn. Cha-n 'eil iad na 's fhaide 'toirt fuath dha, agus a teicheadh uaith mar a bha Adhamh am measg craobhan a ghàraidh. Tha fhios aca an uair a tha Dia an t-Athair ag amharc sios orra, gu bheil e 'g am faicinn ann an Criosd, mì-airidh 'us mar a tha iad annta fhéin, gu bheil e làn toilichte leo. Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

Tha muinntir shaora Chriosd saor o *eagal dhaoine.* Cha-n 'eil eagal orra na 's fhaide á barailibh dhaoine, ni mo a tha iad fo chùram a thaobh na dh'fhaodas iad saoilsinn dhiubh. Cha-n ann ris an duine a chithear a tha iad ag amharc, ach ri Criosd nach fhaicear; agus air dhoibh gràdh Chriosd a bhi aca, is beag aca dìteadh dhaoine. Bha "eagal dhaoine" uaireigin 'n a ribe dhoibh. Chriothnaich iad roimh na dh' fhaodadh daoine a ràdh, no a smuaineachadh, no a dheanamh. Bu mhòr uaireigin dhol an aghaidh fasainean agus cleachdaidhean dhaoine eile. Cha robh misneach aca gu seasamh leo fhéin. Ach tha an ribe nis air sgaoileadh, agus chaidh iad as. Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

Tha muinutír shaora Chriosd saor o *eagal bais.* Cha-n 'eil iad na 's fhaide ag amharc air le uamhunn sàmhach, mar ni eagallach mu nach maith leo smuaineachadh. Troimh Chriosd is urrainn iad amharc air an nàmhaid deireannach ud 's an aghaidh gu suaimhneach. Is urrainn iad iad féin a leagadh sios air leabaidh am bàis, 'us a ràdh,—"Ged shiubhail mi troimh ghleann sgàile a bhàis, cha bhi eagal uilc orm." Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

An ni a 's fearr uile, tha muinntir shaora Chriosd *saor gu bràth.* Bitheadh an ainm aon uair air a sgriobhadh am measg luchd-aiteachaidh neimh, 'us cha dubhar as e gu siorruidh. Is e so am fìor shaorsa. Is e so a bhi saor.

A leughadair, am bheil thu a foighneachd, Ciamar a fhuair Criosd na sochairean mora ud d' a shluagh? Tha còir agad a cheisd a chur, agus is ceisd i a 's eigin a freagradh gu soilleir. Thoir aire dhomh, agus feuchaidh mi dhnit ciamar a rinn Criosd a phobull saor.

Choisinneadh saorsa pobuill Chriosd, mar na h-uile saorsa eile, le luach mòr agus iobairt mhòir. Bu mhòr an nàmhad a dh' agair còir annta mar bhraighdean aige, agus bu mhòr an cumhachd a b' éigin a chleachdadh chum an spionadh as a ghreim. Ach gu 'n da beannaichte gu robh Dia, bha gràs agus cumhachd gu leòr ann an Iosa Criosd. Dh' ulluich esan gach ni a bha feumail chum a phobull a shaoradh. B' e a phris a dh' ioc Criosd air a phobull, fuil a bheatha. Sheas e 'n an àite, agus dh' fhuiling e airson am peacaidhean air a chrann-ceusaidh. Shaor e iad o mhallachd an lagh[illegible]e bhi air a dheanamh 'n a mhallachd air an son (Gal. iii. 13). Dh' ioc e am fiachan uile 'n a phearsa féin, le bhi a leigeadh do smachdachadh an sìthe a thighinn air (Isa. liii. 5). Riaraich e

uile agartas an lagha orra le bhi coimhlionadh 'fhireantachd gu h-iomlan. (2 Cor. v. 21) Ann an aon fhocal, air do Chriosd e fhéin a thoirt air ar son-ne, choisinn e coir iomlan dhuinn air saorsa.

A leughadair, amhairc gu geur air an dòigh iongantach tearnaidh a tha an so. Tuig gu soilleir e, agus chi thu cia mòr an t-sochair e a bhi air do dheanamh saor troimh Chriosd.

III. Tha agam ri fheuchainn dhuit 's an àite mu dheireadh, *an doigh 's an ruigear air sealbh 's an t-saorsa ud a 's fearr.*

Is cudthromach a phuinng so, a chionn na mearachdan do 'm bheil daoine buailteach 'an ceangal rithe. Aidichidh miltean, faodaidh bhi, gu bheil leithid a ni ann 'us saorsa spioradail, agus gu 'r e Criosd a mhàin a cheannaich dhuinn i. Ach an uair a thig iad gu co-chur na saorsa, tha iad 'dol am mearachd. Cha-n urrainn iad a cheisd a fhreagairt,—"Co iad a nithear saor gu h-eifeachdach le Criosd?" Agus air dhoibh bhi aineolach air an fhreagairt, tha iad a suidhe sios gu suaimhneach far am bheil iad. A leughadair, thoir aire dhomh, agus feuchaidh mi ri freagradh a thoirt do 'n cheisd.

Cha-n 'eil sinn air ar breith 'n ar muinntir shaoir Chriosd. A thaobh nàduir is "clann feirge sinn," 'us gun chòir air neamh. Cha dean am baisteadh saor sinn. Cha dean bhi 'n ar buill 's an eaglais saor sinn. Cha-n 'eil doigh ann air a bhi saor ach trid *creidsinn.* Is ann troimh chreidimh, creidimh a mhàin ann an Criosd mar ar Fear-saoraidh, tha anaman dhaoine air an deanamh saor. Is ann le gabhail ri Criosd, dòchas a chur á Criosd, sinn féin earbsadh ri Criosd, ar cudthrom a leigeadh air Criosd,—is ann mar so, agus cha-n ann air dhoigh eile, a tha saorsa spioradail r' a mhealltainn. Mòr 'us mar tha sochairean muinntir saoire Chriosd, tha duine a faotainn seilbh annta cho luath 's a chreideas e. Faodaidh bhi nach do bhreithnich e an làn luach, ach is leis iad. An neach a chreideas ann an Criosd cha dhìtear e,—tha e air fhìreanachadh,—tha e air a bhreith a rìs, 'us 'n a oighre air Dia,—agus tha a bheatha mhaireannach aige. Leanaibh naomhachd cho dlù 's a dh' fhaodas sibh; iarraibh na comharraidhean a 's soilleire air obair eifeachdach an Spioraid; ach cuimhnichibh mar mheadhon chum coir fhaotainn air saorsa an t-soisgeil, nach 'eil ann ach creidimh. Cha-n 'eil teagasg ann cosmhuil ri sud airson an aineolaich agus an neo-fhoghluimte! Cha-n 'eil teagasg ann cosmhuil ris airson na muinntir a tha tinn agus ri uchd bais!

A leughadair, Am bu mhaith leat a bhi saor? Am bheil iarrtus air bith agad 'n ad chridhe airson saorsa na 's airde 'us na 's fearr no is urrainn an saoghal a thabhairt—saorsa nach bàsaich aig do bhàs, ach a theid leat gu taobh thall na h-uaighe? Gabh mo chomhairle-se, mata, an diugh. Iarr Criosd, dean aithreachas, creid, agus bi saor. Is urrainn Criosd uallaichean a thogail de do chridhe, agus slabhraidhean a ghearradh de d' anam. "Ma ni am Mac saor sibh, bithidh sibh saor da rìreadh."

—*Rev. J. C. Ryle.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1867.

## AN T-ARD FHEAR-FOGHLUM DEORSA UILSON.

(PROFESSOR GEORGE WILSON.)



Air De-luain, an t-ochdamh la fichead de cheud mhios a gheamhraidh 's a bhliadhna 1859, bha coslas bròin mhi-ghnàthaichte air sraidibh Dhuneidin. Bha lionmhor de na bùthaibh dùinte, agus leig daoine car ùine an gnothuch lathail dhiubh. Bha sluagh mòr a feitheamh 's na sraidibh, agus bha gach gnùis agus sùil a nochdadh gu-n robh dùil ri sealladh muladach. Bha iad ann de gach aois, agus inbhe, agus gairm 'an ceann a chéile. Bha an aon chuis mhulaid aca, agus rinn sin bràithreachas eadorra. Chaill iad, gun teagamh, bràthair; agus bha an aon bhròn air saoibhir 'us bochd, ard 'us iosal. B' e la amhlaicidh an t' ard fhear-foghluim Deorsa Uilson a bh' ann.

Thainig an t-amhlacadh air a shocair. Bha mile dhaoine ann. Bha an coslas mulaid o 'n leth mach mar gu-m bu rìgh a bh' ann; agus o 'n leth steach cha robh uchd anns nach robh bròn cho searbh 'us ged b' e fear-daimh ionmhuinn a bha 'dol 's an uaigh.

A leughadair, amharcamaid air an

duine ghràdhach ud, airson an robh am mulad cho mòr. Dh' fheumadh ni maith dhuitse agus dhomhsa a bhi ann an caitheamh-beatha an duine ud. Cha bhi e 'n a chall dhuinn a bhi ag amharc air na dh' fhairich e, na dh' fhuiling e, agus na shealbhaich e—na thubhairt e, agus na rinn e,—mar a bha e beò, 'us mar a bhàsaich e.

Rugadh e 'an Duncidin air an aon la thar fhichead de cheud mhios an fhoghair 's a bhliadhna 1818, a h-aon de leth-aonaibh gille. Mar a dh' éirich do 'n chuid a 's mo de dhaoinibh comharraichte, bha màthair urramach, dhiadhaidh aige. Bu chlann iomadh ùrnuidh a cuid cloinne uile, ach gu h-àraidh na leth-aona. Tha e air a ràdh gu-n deachaidh i stigh gu sàmhach na h-uile h-oidhche, agus air dhi lùbadh os cionn na leapa 's an do choidil iad, gu-n do bheannaich i a dithis ghillean le beannachadh Iacoib: "An Dia a bheathaich mi ré mo bheatha uile gus an la an diugh, an t-Aingeal a shaor mi o gach olc, na leinibh a bheannachadh!" Cha b' urrainn ùrnuidh leithid a mhàthar a bhi gun bhuaidh. B' àbhaisd da innseadh mar a dh' fhan e 'n a dhùisg, a gabhail air a bhi 'n a chodal, gus an d' aithriseadh am beannachadh ud o bheul an athar ann an Israeil,—bha e cho milis o bheul a mhàthar, agus thug e leithid a bhuaidh air a chridhe.

Ann an laithibh 'oige nochd e comas 'bhi aige air cairdean 'us luchd-teagaisg a chosnadh dha fhéin air gach laimh. Bha e fhéin cho gràdhach gun do bhuannaich e gràdh; agus bha e cho iorasail nach robh neach ann, cia b' e cho suarach 's a bha iad, o nach gabhadh e foghlum.

Roghnaich e mar ghairm a bhi 'n a lighich, agus chaidh e stigh chum ionnsachaidh do 'n "Royal Infirmary." Fhuair a nàdur caoimhneil deuchainn mhòr an sud. B' àbhaisd da mar ghiullan mòran tagraidh a dheanamh airson nan cuileagan agus nan dearbadan-dé a bhitheadh na gillean òga a pianadh; ach bu ro ghoirt leis a nis na chunnaic e de dh' amhghar agus de dh' fhulangas am measg dhaoine. Agus anns an tigh mhuladach ud chuir e an toiseach amharus ann am freasdal tròcaireach a bhi ann. Mo chreach! agus gidheadh cha bu chreach e, nach b' fhad gus an robh fios gu bhi aig Deorsa 'n a fhaireachadh féin air a chrioch mhòr nach ruigear ach troimh fhulangas.

Is e a cheud gearradh a chunnaic e, a bhi toirt na coise de sheòladair a bha stigh. Bha e ach beag cho goirt leis 's a bha e leis an duine a bha 'fulang. Ach cha b' fhad gus an robh saorsa gu bhi aige o 'n phian ud nach pilleadh a rìs mar a bha e; oir an ceann la no dha fhuair e an duine 'n a shuidh 'n a leabaidh a glanadh na broige 'bha e 'rùnachadh a chaitheamh an ceann sé seachduinean air a chois a dh' fhuirich aige.

Fhad 's a bha e 's an "Infirmary," agus a feitheamh air ionnsachadh 's an oil-thigh, bha Deorsa ainmeil airson a chaoimhneis do 'n mhuinntir thinn. Bha pòcan mòra aige, a bha làn de nithibh beaga taitneach mar bu tric, a thug e leis, agus a roinn e orra a réir mar a thogradh iad. Bha toil mhòr aig na banaltruman dha, agus b' àbhaisd doibh a ràdh "nach fhac iad riamh gille eile coslach ris." Thachair, aon uair, gu-n do chaochail Gearmailteach, de 'n do ghabh e cùram àraidh, agus cha robh cairdean ann a dh' iarradh a chorp. Shaor Deorsa e o sginibh nan lighichean, chuir e rian air 'amhlaiceadh, agus b' e e féin am fear-toisich aig an uaigh.

Beagan an deigh dha, le mòr chliù, barantas fhaotainn mar lighich, sgithich e e fhéin gu mòr air turus-coise, agus ghoirtich e a chos. Bu bheag aig sud an toiseach, ach b' e toiseach na droch s'àinte e, agus amhghar cuirp a dh' fhan aige gu là a bhàis. Gidheadh bu mheadhon e air 'anam a thearnadh. Bha an galar is marbhtaich uile a chòmhnuidh 'an sud, agus bha e mar gu-m fac' an t-Ard-lighich nach robh doigh air ruighinn air ach troimh chorp leonta.

Chum a bheatha a thearnadh b' éigin a chos a thoirt dheth. Mu-n d' rinneadh an gearradh dh' iarr e dàil seachduin chum ullachadh airson a bhàis, o 'n bha e soilleir gu-m bitheadh a bheatha 'an cunnart. Cha do shealbhaich e fhathasd sìth ri Dia. Bha sin fhathasd uaith, agus b' uamhasach leis taisbeanadh 'an làthair Dhé a dh' easbhuidh air. Fad na seachduinn sin leugh e an Tiomnadh Nuadh gun tàmh. Bha e, airson a cheud uair, fo cheisd mu 'anam; agus mar athair truacanta dh' éisd an Tighearn, agus shaor e e. Dh' fhuiling e an gearradh le foighidin agus cruadal, agus an uair a bha e seachad, bha sìth mhòr aige. "Ma 's ann *mar sin* a tha" ars' a mhàthair, "tha a chuis gu maith." Agus ghuidh Deorsa féin dhith gun a bhi 'caoidh 'fhulangais, ag ràdh, "Dh' fhoghluim mi uatha amharc air nithibh ann an solus eile, agus is fhiach sin iad uile." Agus a rìs thubhairt e. "Na 'n robh mi gu mo shearmoin-bàis féin a shearmonachadh, roghnaichinn mar stéidh-teagaisg 'Is fearr dhuit dol a steach do 'n bheatha air leth-chois no dà chois a bhi agad, agus a bhi air do thilgeadh ann an ifrinn, do 'n teine nach mùchar a chaoidh.'"

B' iongantach le mòran de chairdibh Dheorsa gu-n robh feum aige air atharrachadh spioradail 's am bith,—bha e cho maith 'us cho ealanta mar a bha. Ach chithear annsan, ni a dh' aidich Deorsa gu tric, gu-m faod caoimhneas mòr do dhaoinibh, agus foghlum mòr a bhi ann far nach 'eil fior shìth ri Dia, no beo-aonadh ris aig an anam. Rinn e nis soilleir co a bha mar mhaighistir aige. Mar fhearteagaisg 's an Ol-thigh agus 'an aitibh eile bha cumhachd mòr aige os cionn inntinnean a luchd-éisdeachd. Chleachd e an cumhachd ud a nis airson Chriosd; agus an uair a bhitheadh e a labhairt mu nithibh eile, ghabhadh e cothrom chum firinn Dhe a dheanamh aithnichte do chuid nach gabhadh ris air dhoigh eile.

Bha an t-Sàbaid agus a sochairean ro luachmhor aige. B' e am Biobull a thlachd. B' e a cheann-iùil laitheil e, agus cuspar a mheadhrachaidh fad na h-oidhche, 'n uair a bhitheadh e gun chodal agus làn pian.

Bha na daoine b' fhoghluimte 's an tìr a deanamh uaill a chionn eòlas a bhi aca air Deorsa Uilson; ach bha a mhòr thlachdsa ann an cuideachd na 's isle, agus ann an obair na 's naoimh no 'n cuid-se. "Bha na 's mò de thlachd agam," ars' esa, "ann an sgoile Shàbaid a theagasg tri laithean Sàbaid airson caraid no ann an ni 's am bith a rinn mi o chionn fada. Dh' iarr mi doigh air seirbhis a dheanamh do Dhia—agus air do mo shlàinte bhi na 's fearr air an t-samhradh so, rùnaich mi saorsa iarraidh o mo charaid air focal earail a thoirt seachad do 'n mhuinntir oga—'n uair, feuch! thainig e a dh' iarraidh orm mar chaoimhneas gu-n gabhainn cùram na sgoile fhad 's a bha e o 'n tigh. Gun amharus tha Dia ann a dh' éisdeas ùrnuidh."

A leughadair, nach urrainn thusa seirbhis na 's follaisich a dheanamh do Dhia na sin a th' agad? Agus ciod e a fhuair thu mu 'n Dia ud a dh' éisdeas ùrnuidh?

Cia h-ainmig 's a gheibh sinn daoine mòra an t-saoghail a labhairt mu thrioblaidibh, agus mu bhi air am bacadh o aoradh follaiseach a fhritheaładh, air an doigh so: "Tha nithean beannaichte mar an ceudna air an teagasg dhuinn ann an trioblaid nach urrainn là na slainte a theagasg, agus dh' éirich mise o leabaidh trioblaid le cridhe iorasal, agus taingeil, ag achuinge gu-m foghlumainn seirbhis na 's coimhlionta agus na 's fearr a dheanamh do Chriosd. . . . Mheas mi e 'n a shochair mhoir a bhi 's an eaglais an diugh; guth mo mhinisdeir ionmhuinn a chluinntinn a rìs; ar muinntir féin a chluinntinn a rìs a seinn (agus gu fior mhaith cuideachd), agus cothrom a bhi agam air cuimhne a chumail air bàs mo Shlanuidhir bheannaichte."

A rìs tha e ag ràdh, "Chi mi air-

eamh cho mòr de mo luchd-eòlais foghluimte air an ith suas le cùram an t-saoghail, agus fo thrioblaid leis, gu bheil eagal orm gu-m faod mi féin fàs 'n am dhuine féineil, saoghalta. Tha fios agam nach dean ni ach gràs Dhé mo choimhead gun smal o 'n t-saoghal; ach ni sin e." Cia minic air an t-samhradh so a fhuair mi agam féin aoibhneas suarach, leanabaidh, a chionn gu-n robh an caibdeal a bha r' a leughadh (aig an adhradh) 'n a chaibdeal goirid; agus mi gun mhothachadh air gu-n robh Dia no deamhain ann." A leughadair, ma dh' fhairich thu sud, thoir an leigheas ceudna ort, —Gràs Dhé, ni sin e!

Bu mhiann leis rabhadh a thoirt an aghaidh earbsadh ri aithreachas air leabaidh-bàis, agus ghuidh e gu h-àraidh de mhuinntir oga, am Biobull a ghleidheadh, a ghleidheadh, a ghleidheadh air am meadhar. Gheibh iad a shòlas 'n uair a thig an trioblaid."

Fad ceithir no cuig a bhliadhnachan roimh a bhàs, bha cùram an "Scottish Industrial Museum" air, agus maille ri sin bha e 'n a fhear-foghlum air Ealaidhibh ann an Oil-thigh Dhuneidin. Is e dreuchdan ùra 'bha sud, agus chuireadh esan annta air ball mar an neach a b' airidh. Bu chruaidh an dleasdanas, ach rinn e gu h-ealanta e, a dh' aindheoin droch shlàinte.

Beagan an deigh sud ghèill a shlàinte gu h-iomlan. Chunnacas la a thainig e dhathigh o an Oil-thigh gu-n robh e na 's fann no b' àbhaisd. "Snàigidh mi suas an staidhre," ars' esa. Rinn e sin, agus luidh e sios air an leabaidh o nach d' éirich e. Dh' fhàs e na 's laige le cuid 'us cuid, agus an sin choidil e, an làthair a mhàthar diadhaidh, a lùb cho tric thairis air 'n uair a bha e 'n a leanabh, agus a bheannaich e le beannachadh Iacoib. Thug i buaidh le Dia. B' e buaidh Dheorsa air a bhàs a buaidh-se cuideachd.

A leughadair, ma 's airidh slighean agus briathran an duine ghràdhaich ud, a chaoidheadh le mòran, a chomharrachadh, dean a nis e le cùram 'us treibhdhireas. Ma 's urrainn cridhe blàth, agus eòlas mòr, agus inntinn bheò duine a thearnadh, cha robh feum aig Deorsa Uilson air aithbhreith, oir bha iad sin aige. Gidheadh dh' fhairich e aon ni bhi uaith, agus b' e sin sìth ri Dia; agus dh' iarr agus fhuair e i air an seann slighe, trid creidimh ann an bàs, aiseiridh, agus eadarghuidhe an Tighearna Iosa Criosd. An d' fhuair *thusa* an sin e? No an e àite eile o' m bheil dòchas agad r' a 'fhaotainn. Oir mar d' fhuair thu sìth 'an Criosd faodaidh tu coinneachadh ri Dia—theagamh ann am priobadh na sùla—mar theine dian-lasarach.

O, a chreidmhich amhgharaich! bitheadh a h-obair choimhlionta ag an fhoighidin. Cha chlaoidh an Tighearn d' a dheòin; tha e làn truacantais. Cha-n urrainn ach gann tuilleadh trioblaid 'bhi agad no bh' aig Deorsa Uilson; gu-m b' ann a bhitheadh tu a giùlan do thrioblaid le inntinn cho suilbhir 'us cho foighidneach 's a bh' aigese! Mar a bha an Slanuidhear, nithear foirfe thu troimh fhulangais. Cuimhnich an stéidh-teagaisg o 'n deanadh Dr Uilson a shearmoin-bàis, "Is fearr dol do 'n bheatha air lethchois, na da chois a bhi agad agus a bhi air do thilgeadh do ifrinn."

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS A GHEAMHRAIDH, 1867.


## "ACH BU LOBHAR E."

("BUT HE WAS A LEPER.")



Tha mòran maithe r' a fhaotainn ann an seann eachdraidhibh. Tha iomadh firinn ann, an uair a labharar ann an cainnt lom i, nach glac an aire gu ro ealamh, ach an uair a nochdar i ann an sgeul mu neach de 'r co-chreutairibh, a ruigeas an cridhe air ball. Is mòr an creidimh a chithear ann an Columbus a seòladh chum saoghail na h-airde an iar nach fhaca e riamh, ach a chreid e a bhi ann! Is mòr an fhoighidin a chunnaic Raibeart Brus 'n uair a bha e ag amharc air an damhan-alluidh a figheadh tarsuinn air an uinneig, gu tric a toirt ionnsuidh air ceann an t-snathainn a chur an greim air an taobh thall, agus gun chomas a ruighinn, ach mu dheireadh 'g a dheanamh!

Tha Dia 's a Bhiobull a toirt iomadh comharradh air cumhachd na firinn. Tha iad againn ann an eachdraidh an t-Seann Tiomnaidh. "Sgriobhadh na nithean ud chum sinn earalachadh." Agus bheir sinn aire do aon dhuibh sud. Tha e againn anns a chuigeamh caibdeal de dhara leabhar nan Righ. Is cuimhne leis na h-uile neach an eachdraidh mu Naaman, an Sirianach, agus a leigheas le Elisah. Faiceamaid

an urrainn sinn na firinnean a th' ann a tharruing as chum ar maithe féin.

*Thu truaigh mhòr againn an so.* Bha Naaman 'n a dhuine mòr de na Sirianaich, le mòr earbsa agus urram o 'n rìgh—"caraid an righ," mar a theirear 's an aird an ear ris an neach a tha 'fritheal adh do 'n rìgh, agus anns am bheil e 'cur earbsa àraidh. A thuilleadh air sud bha e "treun ann an neart," 'n a dhuine cruadalach agus làidir; agus thogadh suas e gu bhi "'n a cheannard sloigh;" air achd agus gu 'm bu cheannard mòr agus saighdear treun e. B' urramach an suidheachadh sud! Bu leis an saoibhreas agus an onair uile a b' urrainn a chridhe iarraidh no mhiannachadh; ghràdhaich an sluagh e, agus chuir am prionnsa onoir air. Mar a bha Ioseph 's an Eiphit no Haman ann am Persia, "b' e an ath neach do 'n rìgh."

Ach mar a mhilleas na cuileagan marbha an oladh-ungaidh a 's fearr, mar a mhilleas aon sgàineadh air 'aghaidh an sgàthan a 's breagha, bha aon bhròn a claoidh uile ghloir cuibhrinn Naamain. Sgaoil an galar grannda a bha cho cumanta 's an tìr ud, ged nach aithne dhuinn 's an tìr so e, 'n a aon mheall de thruaillidheachd thar a chorp, 'g a chomhdach le mimhaise agus neoghloine. "Bu lobhar e." Cha do dhealaich e o chomunn dhaoine e mar a dheanadh e ann an Israel. Ach nach bu bhochd an companach e aig fear de dhaoinibh mòra Shiria? Bha an luibhre an sud fo an eideadh ghreadhnach. An uair a sheas e ri taobh na rìgh-chaithreach, mar phosta, mar thaic, bha an luibhre an sud, a dealradh 'n a ghnùis. An uair a mharcaich e gu mòrchuiseach air feadh nan sràidean, am measg caithreim an t-sluaigh, bha an luibhre fhathasd aige, agus cha b' urrainn e dealachadh rithe. Mòr agus cumhachdach, saoibhir agus fo mhòr mheas, "ach 'n a lobhar," air achd agus gu bheil an t-Easpuig Hall ag ràdh, "nach deanadh an traill bu truaighe ann an Siria malairt ris."

Nach 'eil smal idir ann a tha 'n a mhi-mhaise *dhuinne* agus a truailleadh tobair ar sìthe? Tha sinn saor o luibhre; saor, theagamh, o eucail cuirp air bith; faodaidh an inntinn cuideachd a bhi fallain; ach an t-anam agus a pheacadh—am bheil neach ann mu nach 'eil sud fior—*is peacach e?* Is e sin an luibhre againne. Is e sin companach an duine, gus an glan Criosd e, a leantuinn ris cho dlù 's a lean an luibhre ri Naaman. Am bheil e a leantuinn riutsa, a leughadair? Tha peacadh a filleadh cionta agus dìteadh a stigh ann—an iad sin do chuibhrionn?

Ciod e cho millteach, truagh, 's a dh' fheumas am peacadh a bhi ann an sealladh nan aingeal! Faodaidh aon duine a bhi saoibhir, mòr, mar a bha Naaman: Ciod e a 's fheairrd e sin, ma tha smal a pheacaidh air? Tha duine eile ann an suidheachadh cothromach, le goireas agus sìth 'n a thigh, "ach is peacach e." Tha duine eile suilbhir, òg, agus an dùil a bheatha 'chaitheamh gu gniomhach, aoibhneach; am bheil esan fhathasd ceangailte r' a pheacadh? Oh gu-m breithnicheadh iad e! Oh gu-m breithnicheadh tu e a nis, mar d' rinn thu fhathasd e! Am bheil an ni sin annam a tha 'folach orm gnùis m' Athar neamhaidh, agus a dhruideas mi mach as a theaghlach? Cia b' e mo chuid no mo dhòchas aimsireil, am bheil mi gun chòir air flaitheanas?

*Tha againn an so iarraidh dhùrachdach 'g a nochdadh.* Bha nighean bheag a bha ann an ciomachas, agus a fhritheil air mnaoi Naamain, fo mhòr mhulad mu eucail a maighistir. Tha i ag innseadh d' a bana-mhaighistir na b' aithne dhi mu 'n fhaidh Elisa agus a cathachadh oirre a chabhar 'iarraidh. Nis dh' fhaodadh Naaman tàir a dheanamh air comhairle nigheanaig mar a bh' innte-sa. Ciamar bha fhios aige nach robh i 'g a mhealladh? Ciamar a b' urrainn e dol do Shamaria air bhonn na thubhairt ise? Ach *cha d' rinn* e tàir air a comhairle. Dh' éisd e rith. Ghabh e a comhairle.

Chuir e e fhéin an uidheam falbh. Le litir o a mhaighstir, agus tiodhlac luachmhor chum fàbhar a chosnadh, ghabh e a thurus fada; chaidh e air an t-slighe gu Samaria; nochd e e féin do 'n rìgh; agus an uair nach robh comas aig an rìgh dha, chaidh e le cabhaig a dh' ionnsuidh Elisa. Tha gniomh duine dhùrachdaich an sud, duine a dh' fhairich plàigh a chuirp, agus a bheireadh oidhirp reusonta air bith chum saorsa 'fhaotainn uaithe.

Tha daoine ann a labhras mu 'n gnothuch lathail, agus am feum air amaibh lasachaidh. Cha-n 'eil ùine aca airson smuaineachadh mu shlàinte. Cha-n urrainn iad am Biobull a ghlacadh, agus meadhrachadh air. Cha-n urrainn iad dol thar an t-sraid a dh' éisdeachd ris an t-soisgeul. Ach chaidh Naaman thar bheanntan 'us thar uisgeachan. Dh' fhàg Naaman gnothuch a theaghlaich, cùram na rioghachd uile, agus armailte na rioghachd. Thug e tiodhlac luachmhor leis, a bha e deònach a thoirt seachad air sgàth a shlàinte,—" deich talannan airgid, agus sé mile bonn òir, agus deich culaidhean eudaich." An robh e ro mhór? Am bu mho e no bheireadh sinne seachad air sgath saorsainn o leithid de ghalar?

Tha cuid ann agus cha mhaith leo an claghan troimh 'm bheil an teachdaireachd a ruighinn orra. Cha mhaith leo foghlum o thrachd a dh' fhàgar aig an dorus, no a chuirear 'n an laimh, co i slighe na slàinte! Ach co a dh' innis do Naaman ciod a dheanadh e? Nigheanag—a bha 'n a traill aige. Nach bu choma co a dh' innis dha, am feadh 's a bha an fhìrinn aige? Nach ni beag ciamar a ruigeas an soisgeul ort, am feadh 's is e an soisgeul a th' ann? Is coma co am mias air am bheil e, ma tha aran na beatha ann.

*Tha lethbhreth dhaoine 'g a nochdadh féin an so.* Ciod e is coireach ris an duine gu bheil e a tionndadh a chuid each cho ealamh o dhorus Elisa, agus a falbh ann an corruich? An d' thug am faidh oilbheum dha? No an do dhiùlt e na dh' iarr e? No an d' iarr e cumha micheart air? Cha d' rinn e an aon chuid. Dh' aontaich e ri 'iarrtus a thoirt da. Thug e a mhàin seòladh àraidh dha, " Rach agus nigh ann an Iordan seachd uairean." An robh ni micheart an sud? Ach bhean e ri ardan Naamain. Shaoil leis gu-n tigeadh Elisa féin, ach is ann a chuir e seirbhiseach d' a ionnsuidh. Shaoil leis gu-n cuireadh Elisa " a làmh air an àite," ach gu-m bitheadh e air a leigheas air ball; agus is éigin da dhol sios air ball do uisgeachan Iordain, agus e fhéin a nigh annta chum a bhi air a leigheas. Ann an aon fhocal, dh' iarr e bhi air a leigheas 'n a dhòigh fhéin, agus cha b' urrainn e dealachadh 'r a bheachd fhéin, agus slighe Dhé a ghabhail.

Nach tric a gheibhear so am measg dhaoine! Is aithne dhuinnn gu bheil gealladh na slàinte cinnteach, agus a labhairt ris na h-uile. " Cia b' e a ghairmeas air ainm an Tighearna slànuichear e. Ach mar a b' éigin do Naaman striochdadh do Dhia, a thaobh dòigh a thearnaidh, mar sin is éigin duinne. Is e an seòladh a fhuair esan, " Nigh ann an Iordan." Is e an seòladh a th' againne, " Deanamh aithreachas, agus creidibh an soisgeul." Bithibh air 'ur tearnadh *troimh* chreidimh. Bithibh air 'ur teàrnadh ni h-ann le 'r n-oibribh agus 'ur toillteanas féin, ach trid earbsa anns an t-Slànuidhear, Iosa Criosd.

Gidheadh " is lionmhor iad a thuislicheas air a chloich-thuislidh so." Is e their iad, am bheil an cuidse deadhbheus gun bhrìgh? Nach faod iad earbsadh a gràdh Dhé a tha do na h-uile? Am feum iad a bhi air an teàrnadh mar na cinnich le oibribh Chriosd a mhàin? Am bheil iad cho ciontach 'us nach glanar iad ach le 'fhuil? Faodaidh bhi, a leughadair, gu bheil na ceisdean ud ortsa? Theagamh, le roinn de spéis do Dhia, agus roinn de thogradh an deigh sonais, gu bheil thu a dearmad Chriosd. Is maith leat na h-uile ni ach nigheadh

ann an Iordan! Is maith leat na h-uile ni ach tighinn mar pheacach caillte dh' ionnsuidh a chroinn-ceusaidh! Mo chreach! co a chailleas air an dearmad ud? Is tu féin a chailleas. Tha thu a diùltadh bhi air do leigheas, o nach maith leat an leigheas a th' ann. Is fearr leat bàthadh 's an amhainn no an drochaid a ruighinn. Oh, nach b' fhearr 'us nach bu ghlice "fìreantachd Dhé" a ghabhail thugad? "Mo brathar, na 'm bitheadh am faidh air iarraidh ort ni mòr a dheanamh, nach deanadh tu e? Nach ro mhò no sin ma ta, 'n uair a tha e ag ràdh riut, Nigh agus bi glan?"

*Tha comharradh againn an so air cumhachd gràis Dhé.* Thug tagradh nan seirbhiseach buaidh mu dheireadh; agus air dha smuaintean eile bhi aige seach smuaintean feirge 'us easùmhlachd, rinn Naaman cabhaig sios do Iordan. Ni e mar a chaidh iarraidh air. Bheir e umhlachd do fhocal an duine le Dia. "Chaidh e sios agus thum e e fhéin seachd uairean." Air ball leighiseadh e. Chaidh e stigh 's an amhainn le a chraicionn làn carra, agus e goirt le gilead eagallach a ghalar; thainig e aisde mar gu-m b' ann leis a chraicionn ud air fhàgail as a dheigh, agus craicionn bog, bàn, eile aige 'n a àite; "thainig 'fheoil a rìs mar fheoil leinibh bhig, agus ghlanadh e." Miorbhuil! An so tha sud deanta air ball nach b' urrainn uile lighichean Shiria a dheanamh, nach b' urrainn airgiod a cheannach, agus a mheas daoine bhi do-dheanta. Agus rinneadh e le cumhachd Dhé troimh an uisge mar mheadhon, agus ann am freagradh do ùmhlachd agus creidimh duine.

Ciod e an sealladh a th' againn an so air na 's urrainn gràs Dhé a dheanamh air an anam! A mhàin cleachd na meadhonan, agus nithear miorbhuil ort. "Nigh agus bi glan." "Creid agus bi air do theàrnadh. Cha choisinn thu neamh gu bràth le peanas, no turus-cràbhaidh. Cha cheannaich thu le airgiod e. Cha thoill thu e le feitheamh air meadhonaibh. Cha-n 'eil eifeachd ann an amhnaichean Dhamascuis. Ach faodaidh na h-uile bhi agad mar thiodhlac saor o 'd Athair neamhaidh. Gabh an Slànuidhear so thugad, agus cha-n iarr thu a chaochladh. Glanaidh 'fhuil o 'n uile pheacadh. "Bithidh maitheanas do 'd chionta, naomhachadh do chridhe, stiùradh do bheatha, aiseag a chum gloire siorruidh, uile agad.

Ciamar ma ta is urrainn neach a leughas na briathran so fuireach fad as o Chriosd? Mur do gheill ardan Naamain bha e 'n a lobhar fhad 's bu bheò e. Nach b' ann air èigin a chaidh e as! Ciod e an diteadh a bhitheadh aige air fhéin an deigh sud, na 'n do chaill e an cothrom, 'us na 'n deachaidh e dhathigh mar a thainig e. Agus cuimhnich mar gabh thu ris an doigh teàrnaidh so, feumaidh tu fantuinn 'n ad pheacadh. Feumaidh tu toradh do dhearmaid a bhuain fad na siorruidheachd. Cha-n fhaigh thu àite aithreachais a rìs a chaoidh. Nach 'eil crith ort ri aghaidh sud? Nach 'eil thu ag ràdh riut fhéin, "Na 'r leigeadh Dia!" Greas ma ta a dh' ionnsuidh uisgeachan an leighis! "Iarraibh an Tighearn am feadh 's a tha e r' a fhaotainn, gairmibh air am feadh 's a tha e am fagus."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

---

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH A GHEAMHRAIDH, 1867.

---

# AN DA CHUPAN.

("THE TWO CUPS.")



DANIEL V. 25.

THACHAIR do mo smuaintean 'bhi, aon la, air an fhocal sin CUPAN mar a chleachdar 's a Bhiobull e. Chuir mi comharradh air na h-earrainnibh 's am bheil am focal r' a fhaotainn. Thug mi aire do 'n iomadh seadh a th' ann, cuid a dh' uairean beannaichte, agus uairean eile uamhasach. Air dhomh sin a dheanamh, mheadhraich mi, no bha bruadar agam, leis a Bhiobull fosgailte romham, air aon de na h-earrannibh a 's uamhasaich anns am bheil am focal. Air dhomh am bruadar ud, 'us mi eadar bhi 'n am chodal 'us 'n am dhùisg, a bhi agam, thoir leam gu-m faca mi da chùpan 'n an seasamh air Biobull fosgailte. Bha iad le 'chéile mar gu-m b' òr a bh' annta; ach shaoil leam gu-m b' fhior òr a bh' ann am fear dhiubh, ach nach robh 's an fhear eile ach dealbh. Bha iad le 'chéile làn. Bha na bha 's an aon fhear dearg agus sradagach, ach na bha 's an fhear eile soilleir mar chriostal, agus gun srad aige. Dh' òl mòran de 'n cheud fhear; ach ro bheag

de 'n fhear eile. Thainig a mhuinntir a dh' òl de 'n cheud fhear fo thogail mòr, 'us bha iad thar tomhas ait, ach a rìs dh' 'fhàs iad bàn 's an aghaidh agus truagh, 'us bha iad a sior philleadh gu tuilleadh òl. A mhuinntir a dh' òl de 'n fhear eile, lionadh iad le suaimhneas agus sìth mhoir, a nochdadh 'n an gnùis, mar gu-n d' ràinig iad air slàinte agus aoibhneas neamhaidh. Sheall mi ris na cùpanaibh agus chunnaic mi gu-n robh sgriobhadh orra. Ann an litrichean mòra bha TOILINNTINN sgriobhta air an aon fhear mar gu-m b' ann chum luchd-turuis a chosnadh. Ach chunnaic mi gu-n robh làmh eile air sgriobhadh, mu 'n chùpan dearg ud, briathran eile. B' iad na briathran a chomharraich mi 's an leabhair a bha romham,—"cuach a chorruich" (Is. liv. 17); "cuach-fhiona na fraoichfeirge" (Ier. xxv. 15); "cupan dheamhan" (1 Cor. x. 21); "cupan 'fheirge" (Taisb. xiv. 10); "copan fiona fraoich 'fheirge" (Taisb. xvi. 19). Air a chùpan eile is e 'bha sgriobhta gu soilleir chum gu-m faodadh an neach a bha 'ruith leughadh, A BHEATHA MHAIREANNACH; agus m' a thimchioll is e bha sgriobhta, "cùpan na slàinte" (Salm cxvi. 13); "cùpan na comhfhurtachd" (Ier. xvi. 7); "cùpan a bheannachaidh" (1 Cor. x. 16); "cùpan an Tighearna" (1 Cor. x. 21). Ach cha tug na h-uamhasan a bha mu thimchioll cùpain na toilinntinn buaidh 's am bith air an t-sluagh. Dh' òl iad 'us dh' òl iad gun eagal. Ni mo a thug na briathran beannaichte a bha mu thimchioll cùpain na beatha buaidh air luchd-gràdhachaidh na toilinntinn. Cha-n òladh iad boinn de 'n uisge ud a bha glan, agus a bheireadh beò.

A meadhrachadh air na chunnaic mi, dh' fhoighnich mi co iad sud leis an fhearr a cheud fhear no 'n fhear mu dheireadh? Mo thruaighe! is iad sud miltean an t-saoghail, oir "tha an saoghal gu léir 'n a luidhe 'an aingidheachd;" tha iad "a deanamh uaille à 'n iodhalaibh;" tha iad "'tighinn beò air luaithre;" "òlaidh iad agus gheibhear air mhisg iad, tuitidh iad 'us cha-n éirich iad." Chuir mi ceisdean orm féin, mar a leanas, mu aon pheacadh a tha toirt léir-sgrios air mòran.

*An e cùpan a mhisgeir cùpan na toilinntinn?* Nach e cuthach 'us bròn a th' ann? Am faighear tlachd ann ach car ùine bhig, agus an t-aoibhneas ud air a leantainn le mulad, 'us gruaim, 'us frionas; an duine mi-thoilichte leis fhéin 'us leis gach ni eile, ag iarraidh 'n a thruaigh nach d' rugadh riamh e.

*An e cùpan na slainte a th' ann an cùpan a mhisgeir?* An toir e spionnadh do chorp, no do anam, do inntinn, no do chridhe? An geuraich e an t-suil? An dean e gun chrith an làmh? An toir e comas deanaimh no fulaing do 'n toil? An toir e sìth no socair ri am sgìos? An glan e an fhuil, 'us an cuir e deagh snuagh air a ghnùis? An cuir e neart 's na buill, no an dean e ar beatha a shìneadh air an talamh?

*An e cùpan a ghràidh cùpan a mhisgeir?* An tig gràdh as? Nach dean e deamhan de 'n duine? Nach dean e toibheum, 'us sabaid le feirg, an uair a tha e làn leis? Co an deamhan, 'an ifrinn no as, a ni no a their nithean na 's gràineil no 'n duine a tha fo bhuaidh na misge; mar gu-m b' e "cùpan dheamhan" an neach bha "'n a mhortair o thùs," a bh' ann.

*An e cùpan a nochdas an duine a th' ann an cùpan a mhisgeir?* An tig fior dhuine as? Nach ann a ni e truaillidh 'us brùideil? Nach ann a dh' fhàgas e gun neart 'us gun tùr an duine? Faodaidh am misgeir bhi 'n a dhuine an toiseach, ach ciod e a ni an deoch dheth? Am bheil dad de 'n fhior dhuine air fhàgail ann? Am bheil e 'n a shealladh, 'n a shùil, 'n a ghluasad, 'n a ghuth, no 'n a bhriathraibh? Cha duine e, 'us cha bhrùid e, 'us cha deamhan e; ach na 's miosa na h-aon aca. Cia b' e na th' ann, chaidh an duine as. Tha tuilleadh de 'n duine 's an amadan air an rathad mhòr, no 's an duine air am bheil an cuthach no th' annsan.

*An e cùpan na buannachd a th' ann an cùpan a mhisgeir?* Ciod e a choisinneas fear a mhiann? Cha choisinn ni, nis no gu siorruidh. Cha-n 'eil tairbhe 'n a pheacadh. Is ann 'n a chall a tha e,—do anam 'us do chorp. Tha e gun mhaith d' a cho-chreutair. Tha a bheatha *gun fheum.* Agus is e cùpan a mhiann, dia a chuid iodhol-aoraidh, a dh' fhàg mar sud e. Ciod an tairbhe 'thig a cùpan a bhoile ud,—boile os cionn buaireis na fairge, agus na 's milltich?

*An e cùpan na beatha th' ann an cùpan a mhisgeir?* Am bheil beatha 's a chùpan dearg, sradagach ud? An toir e beatha do 'n anam? Nach 'eil nimh ann do chorp 'us do anam? Cha-n 'eil beatha mhaireannach an sud. Tha gath na nathrach ann; nimh marbhtach na seann nathrach. Seadh; is e cùpan a pheacaidh, cùpan a mhiann, cùpan Shatain, cùpan a bhàis, cùpan na truaighe a th' ann.

An sin dh' fhoighnich mi dhiom féin, Ach ciod e mu 'n chùpan eile? Am bheil e saor do 'n tartmhor? Tha. Am faod an neach leis an aill òl as? Faodaidh. Am faod am misgear bochd òl as,—am faod e cùpan an uilc fhàgail, agus cùpan a mhaithe a ghabhail? Oir is e cùpan a mhaithe mhoir a th' ann; agus an neach a dh' òlas as gheibh e buaidhean neamhaidh d' a anam. Lion an Tighearn Iosa an cùpan ud. Dh' ulluich e na th' ann, thaom e a stigh e, thug e air a chùpan doirteadh thairis; thubhairt e, "Ma tha tart air duine 's am bith, thigeadh e do 'm ionnsuidhse agus òladh e."

Sheall mi stigh 's a chùpan ud, agus chunnaic mi gu-n robh gràdh Dhé ann. A rìs, sheall mi agus chunnaic mi gu-n robh slàinte ann, gu-n robh a bheatha mhaireannach ann, gu-n robh maitheanas ann, gu-n robh aoibhneas ann. Bu chùpan e, shaoil leam, airson anam' fheumaich.

Chunnaic mi gu-n robh an dream a bhlais deth air an lionadh le aoibhneas agus sìth, agus gu-n do lean iad air òl as gun sgìos, a ghnàth a faotainn ùrachaidh, slainte, agus neirt ann. Aon uair cha shealladh iad ris, a nis cha-n fhuiling iad a chur o 'm bilibh. Tha e dhoibh 'n a chùpan slainte.

Chunnaic mi, cuideachd, gu-n robh e a ghnàth làn. Cia b' e cho lionmhor 's a bha an dream a dh' òl as (ged a b' e an àireamh bu lugha iad) no cia b' e cho tric 'us cho pailte 's a dh' òl iad, cha do thraogh e idir. Bha e mar a ghrian 's na speuraibh nach fàs na 's duirche, cia b' e na thig de sholus as; bha e a ghnàth air an aon dòigh.

Thug mi an aire mar an ceudna do 'n tobair as an d' thugadh na h-uisgeachan a lion e agus leugh mi. "Dh' fheuch e dhomh amhainn fhior-ghlan de uisge na beatha, soilleir mar chriostal, a teachd a mach a righ-chaithir Dhé, agus an Uain" (Taisb. xxii. 1). Is sona, trì uairean sona, an dream a dh' òlas as a chùpan ud, na h-uisgeachan á leithid a dh' amhainn. Tha iad ag òl neimh féin. Tha aoibhneas Dhé féin agus gràdh Dhé féin a lionadh a chùpain ud. Am bheil tuilleadh no sud aig ainglibh? Am bheil na h-uiread aca? Oh, cho soilleir, cho glan, cho ùr 's a tha an sruth neamhaidh ud!

A thuilleadh air so, chunnaic mi na ghabh an Tighearn Iosa de shaothair chum an cùpan ud a leigeadh a ris, agus a chur le eud ri bilibh nan tartmhor. Tha truas aige ri tart an t-saoghail. Agus o 'n tha fior thruas aige ri a mhilltibh tartmhor, tha iarrtus aige gu-n òladh iad uile dheth. Tha fior iarrtus aige, 'n uair a tha e a nochdadh a chùpain, agus ag aithneadh dhuinn òl. Bha na briathran ud aige fior, "Na-m b' aithne dhuit tiodhlac Dhé agus co e a tha ag ràdh riut, Thoir dhomh deoch; dh' iarradh tu airsan, agus bheireadh e uisge beò dhuit" (Eoin iv. 10).

Chunnaic mi, mar an ceudna, am feum a bha aig daoinibh air a chùpan ud. Chaidh iad timchioll, ag ràdh, "Co a nochdas maith air bith dhuinn?" Cha robh iad sona. Dh' fheuch iad an cùpan eile, ach cha deanadh e an

gnothuch, rinn e truagh iad. Is ann a chuir iad feum air uisge o amhainn ghloin neimh, seadh, chuir iad feum na 's ro mho air o 'n rinn iad tàir air cho fada, 'us a dh' òl iad 'an àite eile. Bu mhòr am feum. Aig amaibh bha gné fhaireachaidh aca air, aig amaibh eile cha robh. Ach bha e do-labhairt. Chruthaicheadh iad chum bhi sona 'us cha robh iad sona.

Chunnaic mi, mar an ceudna, gu-n robh *peacadh* ann am bhi 'diùltadh òl ; cha-n e peacadh aon uair, ach peacadh a ghnàth ; peacadh ann am bhi 'deanamh tàire air a chùpan a dh' ullaich Dia, 's an làn a bh' ann. Cha bu pheacadh beag e ; b' e am peacadh a 's mo uile e ann an sealladh Dhé—am peacadh a th' ann am bhi a deanamh tàire air gràdh Dhé, a diùltadh Dhia fhéin, a cur uainn a thiodhlaic do-labhairt.

Chunnaic mi, mar an ceudna, mar bitheadh an t-iotadh ud air a shàsuchadh nis gu-n leanadh e gu bràth. Thigeadh e a dh' aithghearr gu bhi 'n a iotadh siorruidh,—'n a iotadh an uair nach bitheadh uisge ann tuilleadh. 'Thigeadh an uair 's nach bitheadh doigh aig a mhuinntir iotmhoir ud air ruighinn air a chùpan no air an t-sruth bheò ud. Agus an sin ciamar a bhitheadh an t-iotadh ! Ma bha tart an t-saoghail cho goirt ciamar a bhitheadh tart na h-ifrinn ? Nach bitheadh e cho goirt 's a bha e siorruidh ? Tart, gun uisge ann. Sgìos, gun fhois ann. Uireasbhuidh, gun ullachadh ann. Osnaidhean, gun chluais ann a dh' éisdeas. Asluchadh, gun neach ann a fhreagras. Fadachd airson na criche, gun a chrioch a bhi 'tighinn, agus nach tig i gu bràth ! Daoine truagha, a mhilleadh le tart 'us dòruinn ! Clann a mhichreidimh, agus na féin-thoile, agus an anamhiann.

Mar a chunnaic mi sud uile, ghluaiseadh mo spiorad annam, agus chaidh mi suas a labhairt riu mu 'n cuthach. Labhair mi ri mu 'n an-fhois agus an sgìos,—'g an seòladh a dh' ionnsuidh cupain an aoibhneis a bha 's an t-sealladh. Ghuidh mi orra, ann an àite Chriosd, mar gu-n robh Dia a guidheadh orra, òl. Dh' innis mi dhoibh mar a riaraicheadh an cupan ud eadhon an tart *acasan ;* agus cia toileach 's a bha Dia ann am bhi ag ullachadh a chùpain ud, agus 'g a thairgseadh dhoibh. Ciod tuilleadh 'b urrainn mi 'dheanamh no 'ràdh. Cha b' urrainn mi toirt orra òl a dh' aindheoin ged a b' urrainn mi an tart 's am bròn a chaoidh. Chreid cuid, ach cha do chreid cuid eile 'us iad ag ràdh, Cluinnidh sinn a rìs thu mu 'n ni so.

Ach cha robh an dara cothrom éisdeachd aig mòran. Dh' fhalbh an deadh sgeul 'us cha do phill e. Dh' fhan am peacach 'n a pheacach fhathast. Dh' fhan an tartmhor tartmhor fhathast. Dh' fhan a mhuinntir chaillte caillte fhathast. Cha-n òladh iad. Cha tigeadh iad. Cha ghabhadh iad slàinte. Rinn an Spiorad strì riu, ach cha ghabhadh iad ris an t-strì. Labhair Dia ach cha-n éisdeadh iad. Ghlaodh an truaigh fhéin gu h-àrd, ach mhùch iad a guth. Ruith iad romha le cabhaig a dh' ionnsuidh na crìch' uamhasaich, le guth Dhé fad na h-ùine gu labhar 'us gu gràdhach a seirm 'n an cluasaibh, "Pillibh, pillibh, c' uime a bhàsaicheadh sibh ?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL


A BHLIADHNA UR, 1868.

## UINE CAILLTE.

("TIME LOST.")



Is luachmhor saorsa an anama. Air an aobhar so shaothraich teachdairean; bhàsaich martairich; 'us chaidh luchd-craobhsgaoilidh an t-soisgeil a mach an cunnart am beatha am measg nan Cinneach. Air an aobhar so, chuir ceithir Comuinn ann am Breatunn airson craobhsgaoilidh an t-soisgeil a mach, an uiridh, tri cheud mile punnd Sasunnach. Is aithne do dhuine an t-saoghail luach airgid. Cha-n fhaod a bhi, ann am bhi 'cur a mach suim cho mòr, nach robh *cuid* ann a rinn le 'n uile chridhe e. Is ann an so tha mìneachadh na cùise,—"Oir an dream a tha a rèir na feola, tha an aire air na nithibh sin a bhuineas do 'n fheoil; ach an dream a tha a réir an Spioraid, air na nithibh sin a bhuineas do 'n Spiorad" (Rom. viii. 5). A leughadair, co iad na nithean diubh sud air am bheil d' aire-sa? An d' fhairich thu riamh gu-m b' e am peacadh do thruaigh a 's mò, agus gu-m b' e Criosd do thròcair a 's mò?

Ach cia b' e mar a tha toradh do leughaidh air an teachdaireachd so, is ni beag an gnothuch againne ri sin an

coimeas ri *do ghnothuch féin.* A chomhpheacaich ionmhuinn, cha choisinn sinne dad air do shìth thoirt uait. Gidheadh, na smuainich gu-m faod thu éisdeachd a dhiùltadh gun pheacadh. Na bi a meas le bhi 'fantuinn 's a pheacadh nach 'eil call ann do neach air bith ach thu féin. Tha sinn a toirt rabhaidh dhuit, ann am bhi 'milleadh d' anam féin gu bheil thu a cur eas-onoir air Dia. Theagamh gu-m bheil thu am barail o nach 'eil thu "a gabhail ort a bhi diadhaidh," nach 'eil naomhachd air agradh dhiot; gu-r leat fhéin d' anam, agus gu-m faod thu na 's aill leat a dheanamh leis. Ach na bi air do mhealladh. Co dhiubh is peacaich no naoimh sinn, *buinidh sinn do Dhia* agus tha sinn fo a riaghladh; agus tha sin fior co dhiubh dh' aidicheas sinn e no nach aidich. Faic Salm xxiv. 1. Tha Dia ag àithneadh dhuinn aithreachas a dheanamh, creidsinn, 's a bhi air ar tearnadh. A charaid, agus a chomhpheacaich, cuimhnich, *cha-n 'eil saorsa agad o Dhia chum thu féin a mhilleadh!*

Mar 'eil thu 'n ad leanabh Dhé,—ma tha thu fhathasd aineolach air an fhuil a ghlanas o pheacadh, agus air athnuadhachadh an Spioraid naoimh, —NACH 'EIL THU A CALL UINE?

I. *Tha d' ùine na 's giorra.* Seall air a bhliadhna a dh' fhalbh. Cia luath 's a shiubhail i! Agus gidheadh bha thu air uairibh 'feuchainn ri tuilleadh cabhaig a chur rithe! B' fhad leat an ùine. Bha thu toilichte an uair a b' urrainn thu a cur seachad, ged a bha fios agad gu-n robh obair na siorruidheachd agad gun toiseachadh. Air dhomh a bhi o chionn ghoirid air turus air an rathad-iaruinn, sheall mi ri 'm uaireadair, 'us dh' fharraid duine òg 'bha an sin gu faoine, "Ciod a tha *an namhaid* ag radh?" Oh, a charaid, ma 's namhaid dhuit *ùine*, ciod e 'bhitheas 's a *bhith-bhuantachd?*

Tha bhiadhna de 'd bheatha air falbh. Agus ciod e a dh' fhàg i agad? Beagan tuillidh airgid? Beagan tuillidh socair? Beagan tuillidh sòlasan aimsireil? Cia b' e na dh' fhàg i, is ùine chaillte i ma tha d' anam gun tearnadh. "Oir ciod e a bhuannachd a th' ann do dhuine ged a chosnadh e an saoghal gu léir agus 'anam féin a chall?" Mat. xvi. 26.

*A sheann daoine 's a mhnathan!* aig nach amais an suilean a nis air ar teachdaireachd a leughadh; aig am bheil 'ur ciabhan liatha, 'ur n-aghaidhean preasach, agus 'ur lamhan air chrith, ag innseadh nach mòr ùine a th' agaibh r' a chall,—chaill sibh bliadhna eile. Is bliadhnachan caillte 'ur bliadhnachan *uile* ma tha sibh fhathasd ann 'ur peacaidhean. Cuimhnichibh gu 'r ràdh fior e, "*Faodaidh* an òige, ach *feumaidh* an aois bàsachadh." Theagamh gu bheil bochdainn, no tinneas, no amhghar agad; theagamh gu bheil thu sgìth de 'd bheatha, a chionn gu-n do chaill thu gach ni a dh' fhàg sòlasach e. Dh' fhàg thu do shòlasan air do dheigh, ach cha d' fhàg thu mallachd Dhé, tha sin air d' anam gun mhaitheanas. Faic Eoin iii. 36, "An ti nach 'eil a creidsinn anns a Mhac cha-n fhaic e beatha; ach tha fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air." Is. lxv. 20, "Ach bithidh am peacach a ruigeas ceud bliadhna dh' aois mallaichte." Agus, oh ciod a mhallachd a bhitheas ann! Uallach aimsir do bheatha,—gun pheacadh air a mhaitheadh o rugadh tu!

*A dhaoine 's a nigheana òga!* Tha 'ur n-ùine a falbh. Faodaidh bhi nach cuimhne leibh bliadhna air nach do rùnaich sibh aig a toiseach, slàinte 'ur n-anam' iarraidh. Chi sibh a nis mar a thachair air 'a bhliadhna 'dh 'fhalbh. An ann mar sud a dh' fhàg i thu,—'n ad pheacach *a rùnachadh* bhi tearainte? Thug Dia beatha dhuit, 'us slainte, 'us neart; agus iad sin, cuid Dhé, bha thu a caitheamh ann an seirbhis a naimhdean,—an diabhul, an saoghal, 's an fheoil. Am bheil so fior? Smuainich air do chunnart. *An urrainn thu aobhar a thoirt airson gu-n caomhainneadh Dia*

*thu mionaid eile?* Cuimhnich, an uair a tha leanmhuinn agad air an t-saoghal, nach 'eil ni eadar thu agus sgrios ach *tròcair chaomhnaidh a mhàin.* Am faod thu d' ùine 'chall! Faic Eccles. xi. 9, "BITHEADH FHIOS AGAD, air an son so uile, gu-n toir Dia thu chum breitheanais.

*A chlann* a leughas! Tha *'ur n-uine-sa* na 's giorra. Cia liutha rabhaidh 's a fhuair sibh air a bhliadhna a dh' fhalbh,—le guth a mhinisdeir,—le briathraibh as a Bhiobull,—le earailibh 's a sgoile-shàbaid? Agus nach d' fhuair sibh rabhadh 's an fhreasdail? An do chaill sibh athair, no màthair, no bràthair, no pinthair,—companach, faodaidh bhi na 's oige na aon agaibh féin—air a bhliadhna a dh' fhalbh? Nach bu ghuth sin dhuibh gu-r ann "a nis a tha là na siainte?"

II. *Tha 'ur cridhe na 's cruaidhe.* Tha an Sgriobtuir, am faireachadh, agus a choguis, ag innseadh gu-n cruadhaich diùltadh an t-soisgeil an cridhe. A leughadair, nach 'eil so fior? An toir a bhliadhna a chaidh seachad fianuis a 'd aghaidh? An robh smuaintean mu do chor agad? A d' thug searmoin air an t-Sàbaid,—focal o choigreach,—earrainn as a Bhiobull,—ort dùsgadh á do chodal, 'us do chunnart aithneachadh? Bha thu car ùine ri leughadh, agus ri ùrnuidh. Dh' aithnich thu na bha uait,—bha thu *gun Dia 's an t-saoghal.* Chunnaic thu beatha 'us bàs romhad,—beannachadh 'us mallachadh,—neamh 'us ifrionn. Ach thainig an dearbhadh,—pilltinn o shlighibh dhroch shaoghail a tha làthair. Rinn an Spiorad strì riut. Bha lagh briste ag agradh fola,—agus bha an soisgeul 'g ad sheòladh gu fuil Chriosd. Mheas thu an cosguis,—agus cha-n iocadh tu e. Dhruid thu do chluasan, agus thubhairt thu nach cuala tu. Dhruid thu do shuilean, agus thubhairt thu nach bu léir dhuit,—agus mhol an diobhul do chruadal agus do gliocas. Car ùine lean dearbhachd riut; cha choidleadh do choguis. Sheachainn thu cuideachd dhiadhaidh, mu 's cuimhnicheadh iad dhuit do chunnart. B' eagal leat am Biobull fhosgladh. Faic do chor ann an Eoin iii. 20, "Oir gach neach a tha deanamh uilc tha e a toirt fuatha do 'n t-solus, agus cha-n 'eil e 'teachd chum an t-soluis, air eagal gu-m bitheadh 'oibre air an cronachadh."

Ach a nis faodaidh bhi gu-n d' fhuair thu do mhiann. Leig an Spiorad leat. Tha do chridhe, faodiadh bhi, cho cruaidh 'us nach dearg na bagraidhean is uamhasaich ort,—no na tairgsean is caoimhneil air gràs 'us slàinte. Theagamh gu bheil thu cho cleachdta ris an t-soisgeul a dhiùltadh, nach 'eil dragh agad nis ann a dheanamh. Theagamh gu-n d' atharraicheadh do ghnè,—d' fhaireachadh, a bha aon uair anmhunn, air fàs fuar do thaobh Dhé 'us dhaoine. Searmoinean, trachdan, agus freasdailean gun chomas air buaidh a thoirt air do chridhe cloiche.

A chomh-pheacaich ionmhuinn,—na meas sinn 'n ar naimhdean dhuit, airson gu bheil sinn ag innseadh na firinn. Ciod e gu-s an tig so, saoil thu? Dhuit-sa aig la do bhàis, is ann a bhitheas e, 'n a "leum 's an dorcha." "Is e sin a 's crioch dhuinn uile" ars' a na-creidmheach, uaireigin, 'us e 'toirt an aire do amhlacadh a dol seachad. "Cha-n e" ars' neach eile, oir "tha e air orduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair, *ach 'n a dheigh so breitheanas.*"

III. *Tha do chionta na 's mo.* Fad do beatha gu so bha thu a carnadh suas feirge, Rom. ii. 8. Faodaidh bhi nach robh d' aingidheachd follaiseach. Faodaidh bhi gu-n robh, thu 'n ad leanabh umhal, 'n ad phàranta caoimhneil, 'n ad sheirbhiseach dìlis,—onorach, stuaim, firinneach, gniomhach ann an gnothuch, agus gidheadh an dìteadh ud ort, gu bheil thu *gun Dia 's an t-saoghal.* Is ann dol air aghart a bha thu a ghnàth; ach air an aon slighe—*na 's fhaide agus na 's fhaide o Dhia.*

Ach tha do chionta na 's mò, cha-n ann a mhàin airson an lagh a bhi

briste, ach an soisgeul 'bhi air a dhiùltadh. Tha gnothuch againn ri Dia mu 'n lagh bhriste. Bhitheadh Dia ceart, agus na h-uile beul air a dhùnadh, ged nach d' rinn e ni riamh ach am bàs a bhagradh an aghaidh pheacach airson peacaidh. Ach tha an Dia ud an aghaidh an do pheacaich sinn a foillseachadh cha-n e binn bàis, —ach maitheanas saoibhir, saor, agus *air ball,*—fo a laimh fhéin agus air a sheuladh le fuil a Mhic. "Agus is i so an fhianuis gu-n d' thug Dia dhuinne beatha mhaireannach; agus tha a bheatha so 'n a Mhac," 1 Eoin v. 11. Agus nach robh a fhreasdail a tagradh ribh? Nach robh trioblaidean —mealladh-dòchais—call us croisean —agartas-coguis air amaibh, agus dearbhaidhean—a riamh a sanas 'n 'ur cluais, 's an uaignidheas, agus ag radh, "Ma 's ann 's an t-saoghal a mhàin tha dòchas agaibh, gu 'r sibh a 's truaighe de na h-uile dhaoine. A leughadair an e so an gràs agus an gràdh a shaltair thu fo do chois?

A charaid ionmhuinn, cha-n 'eil còir no toil againne a bhi a cathachadh do chunnart ort mur 'eile cunnart ann. Mur e so firinn Dhé, na creid e. Ach ma 's e an fhìrnm e, cha choisinn thu dad air *a dhi-chuimhneachadh.* Ciod e a ni thu an uair a bhitheas siorruidheachd agad r' a choinneachadh leat féin? Ma 's aonaranach *a bhi beò* gun Dia, cia aonaranach thar giùlan, *bàsachadh* gun Dia!

A leughadair, tha sinn ag agradh dhiot le caoimhneas, an fhìrinn so a bhi agad 'n ad chridhe, *nach 'eil e dodheanta dhuit fhathasd a bhi 'n ad Chriosduidh.* Dhiubhsan uile a th' ann an glòir cha robh còir aig a h-aon a b' fhearr no do chòir sa. Thainig iad, *mar pheacaich,* a chum Chriosd; agus, mar pheacach, is e do bheathasa tighinn. Cha robh còir aca-sa na bu mho, agus cha-n 'eil do choir-sa na 's lugha; "Esan a thig do 'm ionnsuidh-sa, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." Oh, gràs iongantach! Cha-n iad smuaintean dhaoine smuaintean Dhé. Is iad smuaintean dhaoine, neamh do na neimh-thoillteanaich.—Is iad smuaintean Dhé, neamh do na h-*ifrinn*-thoillteanaich.

Fhir-iarraidh dhùrachdaich! An do dhearbh an Spiorad peacadh ort, agus gu-m bu mhealladh do dhòchas? Ach am bheil thu a meas gu bheil do chor thar leigheas,—nach 'eil dòchas ann duitse, ged a dh' fhaodas e bhi ann do chàch? An ni tha cruaidh do pheacach deònach air dùnadh stigh ri Criosd, cha-n 'eil e cruaidh le Dia. Cha-n fhaca tu ach na tha an uachdar de do chridhe agus tha thu air do dhòchas a leigeadh thairis. Nam faca tu sios *gu a ghrunnd e,* bhitheadh tuilleadh ann gu do dhòchas à slàinte a leagadh sios. Cha-n 'eil esan gun làn fhios aige air do thruaillidheachd a ghnàth. Agus gidheadh, air dha fhios a bhi aige air do chor aig a cheum as miosa, cha-n 'eil e ag ràdh gu bheil thu caillte gun dòchas. A leughadair ionmhuinn, is e so soisgeul glormhor an Dé bheannaichte.—"Comasach air tearnadh *gus a cheum a 's fhaide.*" Faic an so cord a ghràidh a tha ruighinn sios eadhon *thugadsa,*—air do leagadh sios ged a tha thu ann an doimhneachd an eudòchais.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1868.


---

## RAIBEART ANNAN O DHUNDE.

("ROBERT ANNAN OF DUNDEE.")



Air De-ciadain, an t-aon là deug thar fhichead de mhios deireannach an t-samhraidh a chaidh seachad, thuit giullan 's an uisge aig port nan long, an Dundé. An uair a chualadh an sgeul, thilg Raibeart Annan, fear-oibre 's an àite, a chòta dheth, agus leum e stigh chum an leanabh a theàrnadh. Cha robh a mhuir làn aig an àm, agus bha sruth laidir a ruith suas. Ach bha an t-Annanach gu maith air snàmh agus rug e air a ghille, 'us shnàmh e a dh' ionnsuidh laimhrig na creige. Thug fear de na bha an sin, Daibhidh Anderson, an aire gun robh e 'n a éigin leis an t-sruth, agus shnàmh e mach 'n a choinnimh. A chionn so bha e gu maith fada suas 's a phort, agus bha luchd nam bàtaichean aig an laimhrig 'n an cabhaig d' a ionnsuidh, 'n uair a bhuail bàta o 'n laimh an ear air aon de na bátaichean eile, agus mu 'm b' urruinn iad a ruighinn chaidh e fodha. Le cabhair an Andersonaich dh' fhan an giullan air an uachdar; agus rainig bàta air an dithis a theàrnadh, ged a bha iad an coinnimh toirt thairis. Bha an giullan comas-

aon an ùine ghoirid air coiseachd dhathigh chum a mhàthar.

Chleachdadh na h-uile meadhon air corp an Annanaich 'fhaotainn, ach cha d' fhuaradh e. Mu dheireadh mu leth-uair an deigh a h-ochd 's an fheasgair bha e air fhaotainn dlù do 'n laimhrig.

Bha Raibeart Annan, duine cruadalach, caoimhneil, le toil do bhi 's an uisge, agus làn-chleachdta ri snàmh, riamh toileach air a bheatha féin a chur an cunnart air sgàth dhaoine eile. Agus is minic a dh' agradh sin dheth. Theàruinn e cuignear chloinne as a' phort agus as an amhainn, an taobh a stigh de bhliadhna, dithis diubh air an aon seachduin; agus b' e an giullan a thearuinn e 'n uair a chaill e a bheatha féin, an seathamh neach a thearuinn e o bhàthadh air a bhliadhna ud. Dh' fhàg e bean agus triùir chloinne gu call deadh fhear-phosda, agus athar ghràdhaich a chaoineadh.

Rugadh Raibeart Annan ann an Dundé 's a bhliadhna 1834. Bha e air iomadh doigh 'n a dhuine comharraichte. B' e an ni a' b iongantaich aige fhéin an t-atharrachadh a rinneadh air 'anam ri linn an ath-bheothachaidh ann an Dundé 's a bhliadhna 1860. Bha an t-atharrachadh sin soillcir do gach neach do 'm b' aithne e. Roimh an àm ud, bha e 'n a dhuine fiadhaich. Bha e de ghnè garg, ascuinn, docheannsaichte, agus sin air a mheudachadh le peacadh na misge a fhuair buaidh air. Mu dheireadh, chaidh e dh' ionnsuidh Staidean Aonaichte America, ann an dòchas a bheatha a chaitheamh air dhòigh eile, ann an tìr eile, agus am measg chompanach eile. Ach bha e air a mhealladh. Aon là ann an sud theàrnadh a bheatha o mhòr chunnart. Fhuaireadh e 'n a luidhe tarsuinn air rathad-iaruinn. Chaidh carbad-toite seachad 's an uair 's an do thogadh e. Chaidh e nunn do Chanada, agus gabh e 's a 100mh reiseamaid arm. Cha-n fhad a bha e 'n a shaighdear 'n uair a theich e. Ghabh e 's a Chabhlach Rioghail, ach cha-n fhad a bha e air bord na luinge 'n uair a theich e rìs, ach thill e, 'us ghiùlain e peanas. Phaigh a chairdean airson a shaoraidh, agus ràinig e Dundé a rìs. Air dha tilleadh, thugadh e dh' ionnsuidh nan coinnimhean, aig àm an ath-beothachaidh, a choimheadadh ann an "Kinnaird Hall" leis na h-urramaich I. Mac Phearsoin, agus D. Caimbeal à Abaireadhain, 'us Mr D. Mothanach, 'us eile. La de na bh' ann, chaidh saighdean an dearbhaidh an sàs 'n a anam. Bha cor 'inntinn ro ghoirt. Thubhairt e, "Cha b' urrainn duine air bith smuaineachadh na nithe searbh' a dh' fhuiling m' anam ciontach ri linn uair' an dorchadais agus an eudòchais ud." Chaidh e aig uair 's a mhaduinn a dh' ionnsuidh tighe Mhr Mac Phearsoin minisdear na h-eaglais saoire an Dundé. Ghabh Mr Mac Phearsoin eagal, o na b' aithne dha mu 'n duine, agus an coslas fiadhaich a bh' air, gu'n deanadh e cron air. Dh' fhoighnich e de Mhr MacPhearsoin ann an cainnt fir-gleidhidh phriosain Philippi, "Ciod a ni mi chum 'us gu 'n teàrnar mi?" Shuidh am minisdear 'us rinn e còmhradh ris. An sin dh' fhalbh e, ach cha d'ith e 'us cha d' òl e fad thrì laithean an deidh sud. Bha a pheacaidhean trom air; ach mu dheireadh thainig an solus d' a ionnsuidh leis na briathraibh, "Esan a thig d' am ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." (Eoin. vi. 37). Chaidh e dh' ionnsuidh a mhinisdeir a rìs, agus thubhairt e gu-n d' rinneadh an leomhan 'n a uan. "Bu mhaith leam," ars' esa, "ni eigin a dheanamh airson Chriosd; thugaibh dhomh beagan trachdan." Thug Mr MacPhearsoin trachdan dha. B' e a cheud obair dol a dh' ionnsuidh doruis Talla sràide Bhell far an robh Barker, aon uair 'n a ana-creidmheach, a teagasg. Thairg an t-Annanach trachd do na h-uile neach a chaidh stigh. O 'n là sin cha do sguir e de shaothrachadh airson slàinte pheacach, le taobh àraidh aige

ris an dream bu truaighe agus a b' aingidh de shluagh a bhaile. Fhuaireadh e air na h-oidhchean is fuaire a bh' ann 's a gheamhradh, le a Bhiobull 'n a laimh, a labhairt le guth labhar agus eagallach ris na creutairibh truagh a thionail timchioll air. Bha e cho dùrachdach 'us cho fearail 'us gu-m b' èigin doibh éisdeachd ris. Is iomadh deur a shileadh le sean 'us òg 's an àite far an seasadh Raibeart Annan.

Mar a dh' fhaoidteadh earbsadh thainig e gu bbi 'n a bhall ann an Eaglais shaoir "Hilltown" 'an Dundé. Bha eud mhor aige airson maithe spioradail a choimhthionail. Bha 'fhàs ann an gràs gun mhoille agus gun tàmh. Le ùmhlachd dheas, thoileach, agus mhacail, ach le rùn suidhichte, chaidh e an ceann an dleasdanais bu chruaidhe, mar fhear-iarraidh slàinte anaman anns a choimhthional ud. Is minic a sheas e gu ciùin, gun gheilleadh, agus gun charachadh, am measg aireimh mhoir sluaigh aig "Hilltown," 'us iad 'deanamh na dh' fhaodadh iad gu easurram a chur air. Bhitheadh salchar, eabar, pluic, clachan, millsùthaidh agus min chruithneachd, 'g an tilgeadh air, gun fhearg 's am bith 'bhi air a chur air.

Bha e ro iorasail, agus gun toil do bhi a bruidheann mu na rinn e. Dh' fhàs e caoimhneil, taise, fialaidh, gràdhach mar mhnaoi; ged is ann a shaoileadh daoine, a réir a choslais, 'us e cho laidir, daingean, tiugh, gu'r ann a bhitheadh e 'n a chulaidh-eagail. Thubhairt e ri neach a thug oilbheum dha,—"Mur bitheadh gràs Dhé a a thugadh dhomh, chuirinn an ceann diot; ach buidheachas do Dhia, is urrainn mi maitheanas a thoirt dhuit —Ni mi ùrnuidh air do shon."

Bha leithid a cho-fhaireachadh aige leosan a bha 'fulang, gu'n robh e ullamh riamh air oidhirp a thoirt air daoine a theàrnadh o bhàthadh. Bha eagal riamh air a mhnaoi gu'm bitheadh e fhéin air a bhàthadh uaireigin. Ach is e thubhairt e, "An urrainn mise mo cho-chreutair fhaicinn an cunnart a bheatha, gun ghluasad, agus e 'n am chomas a theàrnadh?" Bu shoilleir a nochdadh an eud mhòr aige, là 'us e a snàmh le balachan a thearuinn e aig an dearbh àite far an do bhàthadh e fhéin, 'n uair a thubhairt e ris a ghiullan, "Seall ri Criosd," "Dean greim air Criosd—teàrnaidh Esan thu, teàrnaidh Esan thu." Bha barail aige o chionn ùine nach fhad' a bhitheadh e beò, agus is minic a chualadh e ag ràdh, "O nach 'eil mo là ach goirid, is mò an t-aobhar a th' agam air a bhi dìleas do 'm Mhaighistir."

Air uairibh chaith e an oidhche air fad ag ùrnuidh. Air maduinn là a bhàis bha cudhrom mòr air 'inntinn. Dh' éirich e mu cheithir uairean, agus bha e ùine fhad' ri urnuidh uaignich. Mu uair a bhidh-maduinn chroch e suas dà phaipeir mòra air bordaibh air dà thaobh an doruis. Is e an sgriobhadh a bh' air an ceann, "An da shlighe" le earrainean de 'n Bhiobull fo, "An t-slighe leathan" agus "An t-slighe chumhann;" a codhùnadh le "C' àite an caith thu do shiorruidheachd?" An deigh an adhraidh teaghlaich, chaidh e a dh' ùrnuidh ris gu h-uaigneach, agus 'n uair a dh' fhág e an tigh, ghlac e mìr cailce, agus sgriobh e air an lic fo a chosaibh aig an dorus, "Siorruidheachd." Dà uair a dh' ùine an deigh sud bha e fhéin *an sin*. Agus trì laithean an deigh sin chuir minisdear 'us e 'n a sheasamh air an dearbh lic far an robh an sgriobhadh r' a fhaicinn fhathasd, ùrnuidh suas mu 'n d' fhàg a chuideachd a bha gu a chorp a leantuinn dh' ionnsuidh na h-uaighe, an t-àite.

Dh' fhairich baile Dhundé uile gu'm bu chall mòr a bhàs. "Cha do shileadh deoir riamh," ars' neach a bha an làthair, "bu phailt agus bu ghoirt na air an là ud ann an tigh bheag 's an robh còmhnuidh shona aig Raibeart Annan. . . . . . Bu duilich do 'n t-sluagh gluasad o 'n tigh do 'n uaigh leis an domhalachd a bh' ann. . . . .

Mar a chaidh an giùlan air adhart air an t-sràid cha robh ceann air an robh ad no boineid, agus cha mhòr suil nach robh fliuch. . . . Anns a chladh bha mòran bhoirionnach ann an eudach dubh a feitheamh airson an tiodhlacaidh. . . . . Cho luath 's a thòisich iad air an talamh a chur air a chisd chualadh guthan laidir, fearail, air chuil na cuideachd a seinn a h-aoin de na laoidhean aig Richard Ueabher." Thog mile guth, firionnaich 'us boirionnaich, am fonn, 'us cha dhi-chuimhnich neach de na bh' ann a thuaidh a thug an ceòl air 'inntinn. Bha an tritheamh rann ro bhinn 'us ro chumhachdach. Is iad so briathran na laoidh :—

Tha mo ghràdh dhuit, m' Iosa, tha cinnt' gu'r leam thu.
Air do sgàth leig mi dhiom tlachd 's a pheacadh 'bha dlù ;
M' Fhear-saoraidh, mo Shlanuidhir, 's e sin thu, le fios,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Tha mo ghràdh dhuit a chionn gun do ghràdhaich thu mi,
Gun do cheannaich thu saorsa dhomh le àmhghar a chroinn,
Tha mo ghràdh dhuit a lotadh gu goirt leis an dris,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Bheir mi gràdh dhuit 'n am bheatha, 'us gràdh 'na mo bhàs,
Bheir mi cliù dhuit air leth fhad' s a shìnear mo là ;
'Us an uair a'luidheas fuar-dhealt a bhàis orm, their mise,
Ma ghràdhaich mi thu, m' Ios,' tha mo ghràdh dhuit a nis.

Ann am pailliun na glòir' 'us an t-sòlais gun chrìch,
Bheir mi cliù dhuit le mòr-thlachd air neamha na sìth,
Le crùn soillse orm a boillsgeadh ni 'm seinn dhuit gun fhois,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, tha mo ghràdh dhuit a nis.

Dh' fhan na ceudan a sanas, agus a caoidh, agus a seinn ri taobh uaighe Raibeart Annan. Is mòr aig am bi ionndrain air. Fhuaireadh a h-aon neach 'luidhe ri taobh na h-uaighe a gal gu goirt. "Bu duine eucorach mi," ars' esa, "ach ciod fhios nach dean gràs Dhé air mo shon na rinn e airson Raibeart Annan. Raibeart Annan urramaich ! Bu mhaith na 'm bithinn cosmhuil riut !"

A Chriosduidhean ! Ciod e 'tha sinn a deanamh airson Chriosd ? Am bheil Criosd annainn 'n a BHEATHA mar a bha e gu cinnteach agus gu soilleir ann an Raibeart Annan. Na abair gu bheil do chomas beag, agus iomadh ni gu 'd bhacadh. Am bheil thu 'deanamh maith *mar a dh' fhaodas tu?*

Agus airson seirbhisich a pheacaidh, cia luachmhor 's a tha an naigheachd ma dh' eisdeas e ! Fhuair Raibeart Annan am misgear, aig an do lean a mhisge e thar a chuan, a stigh do 'n arm 'us do 'n chabhlach rioghail, agus a mach asda—a sheas an aghaidh gach meadhon eile—an neart spioradail a bha a dhìth air 'n uair a fhuair e Iosa Criosd,—"*cumhachd Dhé chum slàinte*" dhoibhsan uile a chreideas.

A leughadair, cia b' air bith thu ma tha thu mach a Criosd, cha-n fhaod a bhi nach 'eil na tha thu a leughadh 'toirt ort "stad a dheanamh agus smuaineachadh." Carson nach deanadh focal sin Chriosd a rinn duine nuadh de Raibeart Annan, beatha nuadh agus sìth a chomhpairteachadh *riutsa* mar an ceudna ? "An ti ;a thig do 'm ionnsuidh, cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." (Eoin vi. 37.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS MAIRT, 1868.

## SOITHICHEAN BRISTE AGUS UISGEACHAN BEO.

"Is e tiodhlac Dhé a' bheatha mhaireannach trid Iosa Criosd ar Tighearna."—Rom. vi. 23.

("BROKEN CISTERNS AND LIVING WATERS.")



A leughadair, cha-n e ni a *choisinneas tusa* 'tha 's a bheatha mhaireannaich, ach *tiodhlac* o Dhia. Ma ni thu obair a pheacaidh, gheibh thu am bàs mar thuarasdal; ach cha choisinn obair a ni thu gu bràth a bheatha mhaireannach mar thuarasdal. "Cha-n ann o oibribh d' eagal gu 'n deanadh neach air bith uaill;" "is e tiodhlac Dhé e."

Chum meas a chur air tiodhlac, is èigin gu 'm fairich duine 'fheum air. Cha bhi meas air eudach blàth ri uair an t-samhraidh, ach an uair a thig am fuachd cha-n 'eil ni ann a 's luachmhoire na e. Ma tha thu tinn, no gun ocras ort, cha toir thu taing do 'n neach a chuireadh biadh blasda romhad. Is ann mar sin a tha leis an tiodhlac a th' againn an so. Is ann airson sluaigh a tha 'bàsachadh a tha e. Cha-n 'eil luach 's a bheatha mhaireannaich do dhuine nach fhaic gu bheil e an cunnart a bhàis. Cuir beatha roimhe, agus cuiridh e seachad air i, mar a chuireadh neach air nach robh pathadh cùpan uisge.

Tha cuig seòrsa dhaoine ann air am bheil tinneas-peacaidh 'us air nach 'eil iarrtus an deigh na beatha maireannaich. Tha Eoin Buinian 'toirt an ainmean duinn : Simplidh, Leisge, Dànadas, Samhladh, Cealg.

Is e th' ann an *Simplidh* duine nach fhaic cunnart bàis a bhi ann, agus a their "cainnte" ris ma labhras neach ris mu 'n bheatha mhaireannaich. Mar is trice tha roinn mhaith aige de chuid an t-saoghail, tha e 'n a dheagh shlàinte agus an deagh dhòigh, fo mheas aig daoinibh cothromach an t-saoghail, agus a cinneachadh 'n a ghnothuch ; agus ciod e tuilleadh tha uaithe ? Cha-n 'eile smuain aige mu 'n bhàs. "Anama" ars' esa ris féin, "tha mòran air a thasgadh suas mu 'd choinnimh gu ceann iomadh bliadhna, gabh fois, ith, òl, agus bi subhach." Ach tha Dia ag ràdh, "Amadain, an nochd iarrar d' anam uait."

Is e th' ann an *Leisge* duine de ghné eile. Gabhaidh e ris na their thu mu bheatha 'us bàs mar a ghabhadh trompaid-labhairt o do bhilibh, agus tha an aon toradh aige dheth. Aidichidh e gu 'r fìrinn e gu 'm bheil am bàs dlù dha a ghnàth ; ach tha leithid a chodal air, 'us leithid a dhìth umhail, nach 'eil na 's mo de chumhachd aig an fhìrinn air na ged a b' e a bhreug a bhitheadh ann. Tha fios aige gu bheil rìgh nan uamhas a claoidh air gach laimh dha, gu 'n deachaidh e stigh do thigh a choimhearsnaich, agus gidheadh tionndaidhidh e air a chliabhaich eile, ag ràdh "Beagan tuillidh codail, beagan tuillidh pasgaidh nan làmh," gus am bheil an nàmhaid deireannach agus siorruidh aige 's an uair 's nach 'eile suil ris, no dòigh air cur 'n a aghaidh, no slighe chum dol as.

Is e th' ann an *dànadas* duine a tha a meas nach 'eil gnothuch agad bruidheann ris-san mu 'n bheatha mhaireannaich. Ni an duine so còmhradh riut mu bhiadh 'us mu dheoch, agus bheir e tainge dhuit ma mholas tu dha leithid so no sud mar bhiadh fallain, 'us leanaidh e do chomhairle ; ach ma ghabhas tu gnothuch r' a anam neobhàsmhor, agus ma mholas tu dha an soisgeul glòrmhor a bheothaich agus a chuir maise air d' anam féin, their e riut do ghnothuch féin a dheanamh, 'us gu 'n toir esan an aire air a ghnothuch-sa. Agus faodaidh cinnteas a bhi agad am fear a bheir am freagradh ud duitse gu 'n cuir e "Dia seachad" air an aon dòigh 'n uair a thig e d' a ionnsuidh le tiodhlac na beatha maireannaich.

Is e *Samhladh* duine a tha meas gu bheil a' bheatha mhaireannach aige no gu 'n ruig e air le caitheamh-beatha maith agus cothromach. Tha e 'cur mòr mheasa air riaghailtibh teann airson giùlan duine, agus tha suil aig ri beatha mar thuarasdal airson 'ùmhlachd dhoibh, agus cha-n ann mar thiodhlac saor Dhé. Saoilidh e gu 'n coisinn e a' bheatha mhaireannach mar dhuais. Agus an obair a tha e a deanamh airson a thuarasdail cha-n e obair naomh o 'n chridhe a th' ann. An uair a chathaicheas tu tiodhlac Dhé air leithid a dhuine, bheir e gun teagamh taing dhuit, ach their e gu bheil thu a meas gu mearachdach gu 'r e a th' annsan geòcair, no misgear, no fear-mionnan, no fear-brisidh Sàbaid, nò fear-dearmaid air meadhonaibh follaiseach.

Is e *Cealg* duine gun aobhar cronachaidh ann air dhoigh 's am bith, ach nach 'eil e treibhdhireach. Labhair ris mu bheatha 'us mu bhás fhad 's is àill leat, agus éisdidh e gu stòlda. Ma mholas tu ioraslachd, gheibhear iorasail e—ma mholas tu naomhachd, tha e naomh—ma mholas tu ùrnuidh, gheibhear samhladh ùrnuidh aige. Abair ris gu bheil e gu spioradail marbh, agus aidichidh e gu bheil e marbh am peacadh 's an euceartaibh ; no ma their thu gu 'r e creutair nuadh a bhuineadh a bhi ann, a gluasad ann an nuadhachd beatha, aidichidh e a bhreth nuadh agus 'umhlachd. Ach is e a chùis, nach 'eil ann ach samhladh. Cha-n 'eil eagal bàis no miann beatha

air. Tairg dha tiodhlac Dhé, agus ged nach d' fhairich e riamh 'fheum air a leithid, gidheadh gheibhear e mar gu 'n gabhadh e gu toileach e, mar ni a b' urrainn a theàrnadh, an uair nach 'eil ni uaithe ach gu 'm faigheadh e cliù.

A leughadair, na gabh truas ri amaideas nan daoine ud, mur 'eil thu fhéin gun chòir ann, oir mu ghabhas, bithidh d' amaideas na 's mò na 'n cuid-se. Amhairc a nis air na tha cho beag ann an sùilibh nan daoine ud 's nach gabh iad mar thiodhlac e.

Is e 'ainm *a bheatha mhaireannach.* Cha-n e beatha an so bith a mhàin. Anns an t-seadh ud tha an tiodhlac aig daoinibh, maithe 'us olc, mar tha, oir bithidh bith a ghnàth aca. Theid na h-uile dhaoine sios do 'n uaigh; ach cha-n e sin am bàs. Eiridh na h-uile dhaoine rìs, ach cha-n e sin a' bheatha. Is e am bàs staid truaighe iomlain; agus cha-n e a' bheatha bith a mhàin, ach bith le sonas coimhlionta. Agus ma dh' fhanas an sonas ud am feasd is e sin a' bheatha mhaireannach. Is e so an ni airson am bheil aireamh mhòr a chinne-dhaoine a saothrachádh 'us ag osnaich. Gach duine a cladh-achadh an tobair fhalaimh aige fhéin, no an t-soithich bhriste nach cum uisge. Tha an aon ghlaodh ann, "Ciod a ni mi?" Is e am freagradh o neamh, "Troimh ghràs tha sibh air 'ur teàrnadh, trid creidimh; agus sin cha-n ann uaithe féin, is e tiodhlac Dhé e."

Is e th' anns an tiodhlac so gu h-àraidh maitheanas, gràdh, nuadh-ùmhlachd, sìth, flaitheanas.

Is e *maitheanas* an ceud ni a tha o 'n pheacach, agus a dh' easbhuidh air cha-n urrainn e a' bheatha mhairean-nach a mhealltuinn. Cha leig pea-caidhean duine dha am feasd dol as o pheanas. Is earrainn dheth fhéin iad; theid iad far an téid e, agus fanaidh iad far am fan e. Ni iad dorchadas dha am measg an t-soluis, agus ulluich-idh iad leabaidh-droighne dha air feadh na h-oidhche. Is cnuimhean iad 'n a thaobh a stigh nach bàsaich, agus teine nach mùchar. Ciod e a' bheatha no an sonas is urrainn bhi an sud? Tha am peacadh gun teagamh milis do chuid. Tha e taitneach 's a bheul, ach cha-n aithne dhoibh fhathasd cho searbh 's a tha e 's a bhroinn. Air dhuinn maitheanas fhaotainn, tha sinn marbh do 'n phea-cadh, agus tha e dhuinn mar chorp marbh, o an iarr sinn saorsa cho luath's a dh' fhaodas sinn. Tha sinn saor o a thruaillidheachd agus a ghreim le chéile, agus air dha bhi marbh cha-n 'eil uachdranachd aige oirnn. Tha beatha nuadh againn.

*An Gràdh.* Mar a tha 's a mhaith-eanas, is e tiodhlac Dhé a tha an so. Bheir e cridhe nuadh mar a bheir e coguis shiothchail. Gheibheadh sinn bàs air ball 'n am fàsadh an cridhe corporra 'n a chloich. Is e sin ar cor spioradail. Rugadh sinn le cridhe cloiche, gun ghràdh agus gun bheatha mar chlach. Ach an uair a bheir Dia maitheanas, bheir e mar an ceudna cridhe nuadh fo bhuaidh a ghràidh mhoir sin leis an do ghràdhaich esan sinn air tùs. Air chor 'us gu 'm bheil cudthrom a pheacaidh a luidhe *stigh oirnn* air tighinn gu bhi air atharrach-adh gu cumhachd mòr gràidh a sruth-adh a mach uainn a dh' ionnsuidh Dhé agus ar coimhearsnaich. Is e an gràdh so a dhuais fhéin. Faodaidh e fulang agus fulang fada, ach cha-n fhuiling a shonas. Mar Dhia féin do 'n ainm an grádh, is e an ni ceudna e a ghnàth, 's na h-uile àite, na h-uile linn, agus 's na h-uile h-inbhe agus suidheachadh. Agus air dha bhi 'n a aon e fhéin, ni e aon de na h-uile cosmhuil ris fhéin. Is sonas agus beatha a bhi 'g ar faireachadh féin air ar tarruing le a chordaibh. Tha beatha aig an leanabh a dh' fhairich e na 's fhaide na th' aig an t-seanair nach d' fhairich riamh e. Ni so an t-òtrach na 's fearr na 'n lùchairt, agus an deoir na 's sona na 'n rìgh, agus bàs na 's soilleire na a ghrian agus cho saor o ghath ri aingeal, agus an uaigh cho taitneach ri geata neimh.

*Nuadh-umhlachd.* Ma tha an toradh chum naomhachd, is e a chrioch a bheatha mhaireannach. Cha cheannaich deagh-oibre slainte, ach cha bhi slainte ann a dh' easbhuidh orra. " Ma tha gràdh agaibh dhomhsa," ars' Iosa, "coimhididh sibh m' aitheantan." Nis, faicibh gu 'r e th' ann an nuadh-umhlachd, nuadhachd beatha. Is e a 's ciall do bheatha obair. Tha na h-uile duine beò 'n a fhear-oibre, agus an obair a th' aige cruaidh. Cha-n fhaighear a chridhe diomhain co dhiubh. Agus mar a dh' oibricheas a' bheatha nadurra an aghaidh toil Dhé, is oibre marbha an toradh; is e sin oibre a bheir a mach bàs no truaigh. Is e tuarasdal a pheacaidh am bàs. Ach an uair a tha a' bheatha nadurra air iompachadh gu toil Dhé a dheanamh, bheir i uaithe an aon ghné sonais 's a th' aig Dia féin 'n a oibribh. Is éigin do cho-fhear-oibreachaidh maille ri Dia 'bhi 'n a fhear-comhpairt de shonas Dhé, agus is e sin a' bheatha mhaireannach.

*Sìth.* " Foghluimibh uamsa," fo mo chuing, ars' Iosa, "agus gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh." Is ràdh cumant' e agus is fìrinn mhòr e, " Tha mo bheatha air a caitheamh as le trioblaid. O gu 'n robh sgiath columain agam chum gu 'n teichinn as 'us gu 'm faighinn fois." Is e sìth choimhlionta a' bheatha mhaireannach. Faodaidh an talamh gluasad ach fanaidh an t-sìth. Faodaidh na beanntan criothnachadh, ach cha charaich an t-sìth. Faodaidh lasraichean a gheur-leanmhuinn am pailliun bochd so 's am bheil a còmhnuidh a chaitheamh as, gun bheantuin ri fois naomh na sìthe. "*Mo* shìth," ars' Iosa, " tha mi a fàgail *agaibh*."

*Flaitheanas.* Faicibh na tha an so. Tha e a filleadh ann faireachadh air làthaireachd agus co-chomunn ar n-Athar, ar Bràthar a 's sine, agus teaghlaich aonaichte. Tha e a filleadh ann naomhachd a dh' easbhuidh air nach faic duine an Tighearn. Tha e a filleadh ann eòlas agus sealbh air iomhaigh Dhé anns cho fada 's is urrainn dhuinn a giùlan. Tha e a filleadh ann an comunn a 's blasda, an t-aite-còmhnuidh a 's taitniche, an cleachdadh a 's urramaiche, an sonas a 's aoibhniche, agus an cinnteas a 's dearbhta gu 'm mair iad sud againn. Tha e a filleadh ann an co-chomunn a 's gràdhaiche maille ri pearsaibh na Trionaid, na seallaidhean a 's iongantaiche air an oibribh a chaidh a dheanamh, agus am foillseachadh a 's glòrmhoire air na tha 'n an rùn fhathasd.

'G an cur sin uile cuideachd, ciod e an tiodhlac glòrmhor a th' ann, agus ciod e cho freagarrach 's a tha e do chreutairibh peacach agus truagh ! A leùghadair, an leatsa e ? Tha feum agad air seach na h-uile ni eile. Tha tairgse saor agad dheth agus c' uime bhàsaicheadh tu ? Ach thoir 'fainear nach 'eil Dia 'g a fhrasadh ort mar an t-uisge no solus na gréine, co dhiubh a 's àill leat no nach àill. Is éigin 'iarraidh, agus "an neach a dh' 'iarras gheibh e." "An ti a chreideas anns a Mhac tha a' bheatha mhaireannach aige ; ach an ti nach 'eil a creidsinn anns a Mhac cha-n fhaic e beatha ; ach tha fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air" (Eoin iii. 36).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1868.

## MATHAIR ANN AN ISRAEL.

EACHDRAIDH BEATHA MHRS ISEABAL GRAHAM.

("A MOTHER IN ISRAEL.")



Am meaasg nam mnathan "a shaothraich," mar a rinn Persis ionmhuinn, "gu mòr 's an Tighearn," is ainneamh a mhuinntir a bha na 's feumail 'n an là, agus a chaoidheadh na 's mò aig am bàs, no Iseabal Graham. Ach chaidh tuilleadh na leth cheud bliadhna seachad o choidil i, agus cha mhòr de luchd-leughaidh na duilleig-sa aig am bheil dad a eòlas air a h-ainm no a h-eachdraidh.

Rugadh i an Siorramachd Lanarc air an 29mh la de mhios deireannach an t-samhraidh, 's a bhliadhna 1742. B' e a ceud ainm Iseabal Marsiall. B' e baile-tuathanais a h-athar, Elderslie, am baile 's na ghabh Sir Uilliam Uallas còmhnuidh. Bha pàrantan diadhaidh aice, agus cha robh cuimhne aice c' uine a thainig atharrachadh air a cridhe, ach tha eachdraidh a beatha ag ràdh,

> "Ann an coilltibh Elderslie thagh i preas, far an deachaidh i ri àm na h-ùrnuidh uaignich, agus far an d' thug i i féin seachad do Dhia, trid creidimh 's an Fhear-shaoraidh, mu 'n d' rainig i a deicheamh bliadhna."

Aig aois tri bliadhna fichead phòs i Dr Eoin Graham, lighich ann am Paisleidh. Ged a bu duine suairc, stuaim e, cha-n 'eil aobhar air a chreidsinn, aig àm a phòsaidh gu'n robh e air e fhéin a thoirt do Chriosd.

'S a bhliadhna 1767, bliadhna an deidh a pòsaidh, bha aig Mrs Graham ri dealachadh r' a parantaibh 'us ri tìr a breith, air d' a fear-pòsda bhi air a chomharrachadh n' a lighich 's an 60mh reiseamaid arm, 'us i aig an àm aun an Canada.

B' e Fort Niagara, daigneach ach beag 's an uair ud, o cheann cheud bliadhna, 'n a sheasamh am meadhon fàsaich, an t-àite far an do chòmhnuich an dithis ré cheithir bliadhna. Dh' aidich Mrs Graham an deidh sud gu 'm b' àm cùl-sleamhnachaidh a bh' ann dhithse. Ach ged a chlaon i leis an t-saoghal gu mòr, bha aon ni ann a choimhid i o an Tighearn a thréigsinn gu h-iomlan. B' e sin a spéis do 'n t-Sàbaid.

Is ann mar so a labhair i 's na laithibh deireannach aice mu 'n àm ud :—

"Tha an Tighearn ag ràdh mu 'n t-Sabaid gur e *comharradh* a th' ann eadar esan agus a phobull, agus shaoil leam iomadh uair gur ann mar sud a bha e dhomhsa 's na laithibh ud. Cia b' e cho truaillidh 's a bha mo bheatha fad na seachduin, thug an t-Sabaid dhathigh mi. . . . Mo phiuthair ionmhuinn, cathaich air an fheadhain bhig agad cho luachmhor 's a tha an t-Sàbaid. Tha e cosmhuil na 'n robh mise air m' fhàgail gus an t-Sàbaid a thoirt seachad, gu'n robh mi, cho fad 's is aithne do dhaoinibh, air mo chomunn a chall gu bràth ri Dia na slàinte agus Slànuidhear nam peacach."

Air do 'n 60mh reiseamaid bhi air a h-orduchadh a dh' ionnsuidh Antigua, ann an Innsibh na h-aird an iar, chaidh Dr Graham, a bhean, agus a chlann an sin cuide rithe. An sin fhuair Mrs Graham sgeul bàis a màthar.

Bha trioblaid na bu ghoirt gu sud a leantuinn, agus tha e fiùdhail air aire 'thoirt da mar a bhuin an Tighearn gu gràsmhor rithe fhéin agus ri a fear-pòsda, ann an toirt air falbh o na nithibh aig an robh droch bhuaidh orra ann an Niagara a dh' ionnsuidh comuinn Chriosduidhean eudmhor ann an Antigua. Air dhoibh bhi ùine ann an sud ghabh Dr Graham fiabhrus cunnartach leis an do chrioch e ann am beagan laitheau.

Ach tha e cosmhuil gu'n robh obair gràis air toiseachadh 'n a anam beagan mu 'n d' thainig an tinneas-bàis ud air, agus bha sòlas aig a mhnaoi bhrònaich ann am bhi cluinntinn o a bhilibh ri uchd bàis, cainnt an dòchais mar anam a lean gu dlù ri Criosd anns a ghleann dorcha :

"Sgar thu féin uamsa, Iseabal," ars' esa ; "sgar thu féin uamsa. Iosa bheannaichte ! gabh thugad féin mi. Leig as mi, oh leig as mi, agus leig dhomh itealaich chum uchd m' Athar !"

Bha Mrs Graham air a fàgail 'n a bantraich mar so aig aois aon bliadhna deug thar fhichead, ann an tìr choigrich, le tri nigheanaibh aice, 'us iad glé òg ; agus an ceann tri miosan eile rug i a h-aon mhac. Mu 'n uair ghoirt so sgriobh i aig àm eile :

"An sin rinneadh sligean de na soithichibh briste agam ; 'us thuit na caistealan ard' agam gu làr ; agus dh' fhàgadh mi gun ni ach Dia. An do thréig esan mi ? An d' fholaich e eadhon a ghnùis orm ? Is maith a dh' fhaodadh e, ach cha-n iad a shlighean ar slighean, no a smuaintean ar smuaintean. Dh' fhaodadh tu mo leagadh sios am measg dhaoine an t-saoghail, 's an tir thioraim fhàsail ud, far nach robh teangaidh a labhradh cainnt Chanaain, no a b' urrainn briathran an t-sòlais a thoirt as a Bhiobull luachmhor a dh' ionnsuidh m' anama leointe."

Rùnaich i mu dheireadh pilltinn a dh' Alba. Thainig i thar a chuan gu sàbhailt ; ach air an t-slighe eadar Eirinn us amhainn Cluaidh bhuail an long air craig air tràigh Siorramachd Adhair. Am measg a chabhaig 'us an eagail a bha 'n sud, bha Mrs Graham gu ciùine, stolda, agus rinn i fhéin agus neach eile de 'n luchd-turuis ùrnuidh cuideachd anns a *chabin* agus leugh iad an 107mh Salm. An uair a bha iad ris an dleasdanas ud, shaoradh an soitheach o 'n chraig, agus chaidh i an sàs anns a ghainmhich. An uair a thainig a' mhaduinn, chunnacas air tir

an long, agus thearnadh na bh' innte.

Bu mhòr aoibhneas Mhrs Graham ri a h-athair aosda fhaicinn a rìs, ach bu duilich leatha gu 'n robh e air tighinn gu bochduinn a chionn gu 'n deachaidh e an urras air cairdibh a bha gun chomas air am fiachan iocadh. Ach bha deagh fhoghlum aice, agus chaidh i gu Paisleidh far an 'd fhosgail i sgoile, agus bha i comasach air a h-athair agus a teaghlach a chumail suas. Ged nach robh a maoin ach beag, bha roinn a theachd-a-stigh aice 's a bhliadhna mar bhantrach oifigich, agus cha b' aithne dhith uireasbhuidh.

Thugadh an aire le cuid do chomasaibh agus do dhiadhachd Mhrs Graham, agus bha i air a toirt do Dhuneidin far an d' fhosgail i sgoile do nigheanaibh uasal. Fhuair i cairdean lionmhor an sud, am measg an robh Dr Erskine agus Baintighearn Ghlinnurchaidh naomh. Bha cuid de na nigheanaibh òga a theagasgadh leatha air an toirt gu eòlas air an t-Slànuidhear, agus rinneadh iad 'n am beannachd 'n an là. Ach shaothraich i aig an àm cheudna air iomadh dòigh eile. Is i a chur an Comunn airson nam bochd euslan air chois, Comunn cho airidh air cliù 's a tha an Duneidin.

Air dhith a bhi naoi bliadhna an Duneidin, chaidh Mrs Graham gu baile Neu Iorc an America far an d' fhosgail i sgoile-nighean a rìs. Thainig cinneachadh mòr aimsireil oirre an lorg a' mheas a choisinn i, cha 'n ann a mhâin leis an deagh fhoghlum a fhuaireadh 's a sgoile, ach leis an diadhachd a nochdadh ann an dòigh a teagaisg. Phòs dithis d' a cuid nigheanaibh daoine cothromach ; agus bu mhòr a bhitheadh a sonas mur b' e aon ni.

Bu bhruaidlean mòr dhith a h-aon mhac, a shaoil leatha bhi 'n a thiodhlac o Dhia gu àite 'athar a lionadh, a bhi easumhal agus ro mhi-mhodhail. Bha i an dòchas o 'n litir mu dheireadh a fhuair i uaithe nach do dhiùltadh a h-ùrnuidhean as a leth gu h-iomlan' agus gu' m faodadh i fhathasd coinneachadh ris ann an glòir.

Bu thrioblaid eile dhith, ged nach robh e cho tur goirt, bàs a nighinn bu shine : agus cha-n fhacas bròn agus foighidin na 's comharraichte na chithear ann an sgriobhaidhean na màthar mu 'n bhàs ud :

"Carson, oh carson a tha mo spiorad fo mhulad? Carson na h-osnaidhean ud? Athair, thoir maitheanas. Ghuil Iosa; Tha mise a gal, ach tha mi réidh. Da mhios gus an là an diugh shaor Dia Iessie agam, Iessie aigese, o chorp peacaidh agus bàis, chriochnaich e an deagh obair innte, choimhlion e na bhuineadh dhith, leasaich e a lochran, agus thug e le buaidh i troimh ghleann sgàile a bhàis. . . . Rinn mi aoibhneas ann an obair an Tighearna, agus bha mi taingeil, an t-aon ni a dh' iarr mi as a leth, gu 'n d' rinneadh e. B' iad a briathran deireannach, 'Tha na h-uile ni gu maith.' . . . An uair a tharruing i an anail mu dheireadh, b' iad mo cheud bhriathran, a pògadh a bilean fuara, 'Mo ghaoil, gu 'm meal thu an naigheachd.' Ach gidheadh thug na h-osnaidhean trom na deoir ghoirt o 'm shuilibh, agus gus an là an diugh, bheir an ni a 's lugha gu 'm chuimhne i, agus bheir e leaghadh air mo chridhe ; oir ged a bha iomadh ni uaithe a b' fheaird i aice, bha i caoimhneil, gràdhach thar a chòir ; agus bu *leamsa i.*"

Bha Mrs Graham ro shaothrachail, feumail, ann an Neu Iorc. Bha truas mòr aice, o na dh' aithnich i féin de thrioblaid, ri luchd-trioblaid 'us bròin ; agus 's a bhliadhna 1796 chuir i air chois Comunn airson bhantrach agus chlann uireasbhuidheach a chabhar. Ghabh i féin riaghladh a chomuinn, agus thugadh mòran thiodhlacan dith airson an aobhair. Fo a riaghladh glic choisinn e leithid de mheas 'us gu 'n d' fhuair i an comunn bhi air a dhaingeachadh le luchd-riaghlaidh na tìre, agus airgiod aig an àm cheudna. B' e ni eile a rinn i àite-taimh ullachadh do dhilleachdaibh, agus thogadh tigh far am faigheadh da cheud dhiubh fasgadh. Ach mar a bha Dorcas, "bha a bhean so làn de dheagh oibribh, agus de dhéircibh a rinn i," ged nach urrainn sinn tuilleadh dhiubh aithris. Labhair Dr Mason ainmeil ann an Neu Iorc mar so m' a timchioll ann an searmoin a rinn e an deigh a bàis :

"Bha bean an so, a bha 'n a bantrach, 'n a banachoigreach ann an tir choigrich, gun mhaoin, gun chairdibh ach na fhuair i troimh litrichean-molaidh agus a deadh chliù féin, agus le teaghlach de nigheanaibh aice ri chumail suas. Gu cinnteach ma bha neach ann a dh' fhaodadh a ràdh gu 'm bu leòr dhith cudthrom a teaghlaich féin b' ise an neach sin. Gidheadh an taobh a stigh de bheagan bhliadhnachan gun aice ach a ciall mòr féin, a cridhe gràdhach, agus a leanmhuinneachd ann am maith a dheanamh, tha i a dùsgadh eirichdeis ann am baile mòr, agus a seòladh an eirichdeis sin le gliocas, cumhachd, agus eifeachdas, nach fhacadh riamh roimhe."

Tha e air a ràdh mu Philip Henridh, "Ri linn là na slàinte gu 'n do chuir e eòlas air a bhàs, le bhi 'smuaineachadh 's a meorachadh air le tlachd." Is ann mar so bha le Mrs Graham. Sgriobh i paipeir air an d' thug i mar ainm, "Ulluchadh airson mo thuruis dheireannaich troimh an fhàsach, agus thar Iordan." Is e bh' anns a phaipeir ud earrainnean taghta as a Bhiobull, maille ri laoidhibh, agus fhuaireadh e 'n a pòca an deigh a bàis. Chaochail i am meadhon a cloinne 's a h-oghachan 's an t-samhradh 1814, 'us i 72 bliadhna dh' aois. An uair a bha i cho lag 'us nach b' urrainn i bruidheann ach air èigin, shealladh i suas ri caraid agus theireadh i "*Sìth*"; agus mar sin fhuair i 'n a faireachadh coimhlionadh a gheallaidh, "Thoir fainear an duine foirfe, agus amhairc air an duine ionraic; oir is i sìth a 's crioch do 'n duine sin."

A leughadair, faic o eachdraidh beatha Mhrs Graham, *cia beannaichte 's a tha iompachadh òg.* 'N a h-oige thug i i féin do Dhia. Ghabh e rithe mar a leanabh, agus theòraich e air adhart i fad a beatha, a coimhlionadh dhith an gealladh 'n a sean aois, "Eadhon gu bhur sean aois, agus gu bhur falt liath is mise féin an ti a ghiùlaineas sibh."

*Faicibh cia mar is tearmunn Dia ann an là na h-airce.* Cia lionmhor 's a bha deuchainnean Mhrs Graham! Gidheadh annta uile b' urrainn i ràdh, "Tha thu 'n ad ionad-foluich dhomh, le h-òranaibh saorsa cuairtichidh tu mi."

*Faicibh cia mòr am beannachd Criosduidh eudmhor do na h-uile timchioll air.* Bithibh cinnteach gu bheil àite aig na h-uile Criosduidh 's am faod e saothrachadh airson an Tighearna. Is e an comharradh cinnteach gu 'n d' fhuair thu beannachd thu féin, gu bheil thu 'n ad bheannachd do chàch; is e an fhianuis air gu 'n d' òl thu de 'n uisge bheò a th' aig Criosd ri thabhairt, gu bheil e annad "'n a thobair uisge a sruthadh suas chum na beatha maireannaich."

Agus ciamar a ruigear air air t-sonas agus air an toradh ud? Am faod iadsan a ruighinn air a chaith an là gu so mar dhaoine an t-saoghail, ag iarraidh nithe na feola? A leughadair, cia b' e cho suarach 's a bha e roimhe so agad, tha e air a thairgseadh dhuit *a nis.* Faodaidh e toiseachadh leat an diugh mar a thoisich e le Mrs Graham le thu bhi tighinn mar pheacach bochd gu Criosd. "Ho, gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan, agus esan aig nach 'eil airgiod; thigibh, ceannaichibh, agus ithibh; seadh, thigibh, ceannaichibh, gun airgiod, agus gun luach, fion agus bainne." (Isaiah lv. 1.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

AN CEITEAN, 1868.

## A BREABADH AN AGHAIDH NAN DEALG.

'Is cruaidh dhuit-sa breabadh an aghaidh nan dealg."—GNIOMH. ix. 5.



THA cosamhlachd againn an so ann am beagan fhocal—cosamhlachd an daimh a bha reasgach, agus an uair a bhuaileadh e leis an dealg-iomain a bhreab 'n a aghaidh, agus a chuir an dealg na 's fhaide 'n a fheoil féin. Tha e soilleir, freagarrach, so-thuigsinn, agus 'g a mhìneachadh féin, mar a tha a chuid eile de chosamhlachdaibh an Tighearna. Tha mi a faicinn anns an neach a labhair ri Saul o Tharsus, an Duine ris an d'éisd an sluagh cumanta le aoibhneas, a chionn an doigh thaitnich a bh' aige air a theagasg a thoirt seachad.

Faicibh *an caoimhneas a tha 's an achmhasan.* Cha-n e a th' ann, "O Shauil, tha e 'n a ni aingidh, mi-ghnèidheil, agus olc, a bhi 'cur 'n am aghaidh-se." Cha-n e a th' ann, "Tha e cruaidh *dhomhsa,*" ach, "tha e cruaidh dhuit-sa," mar gu'n robh smuaintean Chriosd air a leanabh bochd, seachranach, ach aineolach, a leithid 'us gu'n dubhairt e, "Airson na ni thu an aghaidh m' aobhair-sa, cha-n abair mi focal; ach faic na tha thu 'deanamh 'n ad aghaidh féin; tha thu a call aoibhneis agus sòlais; tha thu a claoidh d' anama féin; tha thu a cur sìl a bheir a mach toradh searbh dhuit féin. Tha e cruaidh dhuit."

Tha cuig nithean againn an so—*damh, dealg-iomain, breaban, na aghaidh, pian an coise sin,* agus *comhairle ghlic.*

1. Tha damh againn 's a chosamhlachd so. Tha an damh air a ghabhail mar shamhladh air Saul 'n a gheur-leanmhuinn, agus air na h-uile tha cosmhuil ris. Mo chreach, cia iosal

's a tha an staid gus an do thuit an duine 'n uair a dh' fhaodar *a shamhlachadh ri ainmhidh !* "Oh," ars' an cridhe uaibhreach, "am bheil Dia 'g am shamhlachadh ri ainmhidh?" Oh, a charaid, agus tha na 's mo a dh' aobhar talaich aig an ainmhidh na th' agadsa; oir co an t-ainmhidh a rinn ar-a-mach an aghaidh Dhé? Cha chuala mise mu a leithid. Tha an t-ainmhidh ag aideachadh Dhé le bhi a striochdach do 'n duine a chomharraich Dia gu bhi 'n a uachdaran aige; tha an t-ainmhidh a coimhlionadh rùn a chruitheir; tha e beò 'us a faotainn bàis, agus ann a bheatha 'us 'n a bhàs, tha e a freagairt na criche airson na chuir Dia do 'n t-saoghal e; ach air do shonsa, tha thu a ruith an aghaidh Dhé gun aobhar, agus an uair a 's aithne dhuit a thoil, tha thu 'cur 'n a aghaidh; agus ged a labhair e riut le briathraibh caoimhneis agus gràidh, cha-n éisd thu, ach cuiridh tu uait na their e, agus leanaidh tu 'n ad shlighibh ceannairceach.

Tha an damh *'n a chreutair o 'm bheil ùmhlachd air iarraidh le còir.* Mar a tha an duine aig am bheil damh ag earbsadh gu'm faigh e seirbhis uaith, mar sin tha Dia ag earbsadh gu 'm faigh e ùmhlachd o na creutairibh a tha e 'cumail suas. An cumadh tu agad eadhon cù mar leanadh e thu? Na 'm b' ann 'toirt oidhirp air do ghearradh a bhitheadh e, mar a tha thusa a thaobh do chruitheir, O pheacaich, cha-n fhad a leanadh tu air biadh a thoirt da. Thoir an aire nach leig Dia dheth 'bhi 'g ad bheathachadh-sa, oir mur fhaigh e seirbhis uat cha chaomhain e thu a ghnàth. Tha sinne cosmhuil ris an damh; is éigin duinn saothrachadh no bàsachadh; is éigin duinn treabhadh no ar beatha a chall.

Thaghadh an damh cuideachd mar shamhladh air Saul a chionn e bhi *cho reasgach.* Cha-n fhurasda an damh a chleachdadh ris a chuing. Cha-n fhurasda an damh a dheanamh umhal. A chionn so bha dealg geur agus goirt air a chleachdadh 's an aird an ear—maide fada le bior geur air a cheann, a chuireadh an sàs 's an damh easamhal, chum toirt air gluasad. Oh, cia reasgach 's a tha ar toile! Tha i na 's easumhailte na 'n damh. Cha teid sinn 's an t-slighe cheirt; tha sinn a roghnachadh na slighe fiara gu nadurra. Tha cuid a tha a fulang an diugh airson am peacaidhean. Tha peacaidhean an òige 'n an cnàmhaibh, agus gidheadh tha iad a togradh a dh' ionnsuidh am miannan a rìs. Tha parantan a gearan air uairibh nach urrainn iad an clann a theagasg, tha iad cho easumhal. Oh, na'm bitheadh iad cho easumhal 's a tha sinne a thaobh Dhé, bhitheadh gu leòr a dh' aobhar gearain aca.

II. Dealg-iomain an daimh. Gun teagamh is goirt an ni e, ach bha tuathanach na h-airde an ear a meas gu'm b'éigin a chleachdadh air nàdur reasgach an daimh. Tha iomadh dòigh aig Dia air sinne chur a thuig, ach cha chleachd e an dealg far an dean meadhon na's socraiche an gnothuch. Cha chleachd e buillean gus an cleachd e briathran an toiseach. Is e a th' ann focal agus buille aig daoinibh; ach is fad a bhitheas gu tric eadar am focal agus am buille aig Dia. Is e th' ann, "Pillibh, pillibh c' uime a bhàsaicheadh sibh?" mu 'n tig e le claidheamh na léir-sgrios. Ach an uair nach leòr briathran, an sin cleachdaidh an Tighearn, ann am mòr thròcair, chum teàrnadh an anama, meadhonan na's goirte, agus an àite briathran 's e bhitheas ann buillean agus lotan.

Dh' fhairich cuid againn an dealgiomain 'n uair a bha sinn òg. Fo riaghladh ar pàrantan agus ar cairdean bha sinn gu tric mi-fhoistinneach, agus bu chruaidh dhuinn peacachadh. Bu mhiann leinne ar togradh féin a leantuinn, ach ghràdhaich ar parantan sinn, agus cha leigeadh iad leinn. Oh mar a ni an cridhe òg ceannairc. Tha mi a labhairt o'm fhaireachadh 'n uair a their mi gu bheil cridhe leinibh cho comasach air àr-a-mach a dheanamh an aghaidh Dhé agus dhaoine ri cridhe

an t-seann duine. Cha toil le cuid agaibh gu'n labhradh daoine ribh mu'n diadhachd. Gluaisidh sibh gu àite eile, theagamh, chum a bhi á rathad muinntir dhiadhaidh a chuireadh dragh oirbh. B' fhearr leibh bhi an àite eile na bhi 's an aon obair ri duine diadhaidh a chronaicheas am peacadh 'n uair a ni sibh e; labhraidh esan ribh gu stolda, suairc, agus ni sibh fanoid air, ach gidheadh fàgaidh e am peacadh searbh dhuibh. Oh! cia taingeil 's a bhuineadh dhuibh 'bhi air a shon, ach cha-n 'eil fhios agam nach ann a breabadh 'n a aghaidh a tha sibh. Is e th' annta sud deilg a tha an Tighearn a cleachdadh chum 'ur maith.

Tha na h-uile teagasg, agus na h-uile h-earrainn de fhocal Dhé 'n a dhealg-iomain do 'n duine nadurra. Tha fios aig mòran agaibh mu 'n d' fhuair sibh gràs, gur ann a bha fearg oirbh 'n uair a chuala sibh an soisgeul. Is ann a bhitheas mise toilichte 'n nair a chluinneas mi gu 'n do chuir an soisgeul fearg air cuid. Is fearr fearg na bhi gun fhaireachadh idir, agus is fearr fuath fhéin do 'n fhìrinn na daoine bhi coma co dhiubh.

Air amaibh eile cleachdaidh an Tighearn *trioblaidean* mar dheilg-iomain; theagamh gu 'n cuir e tinneas a dh' ionnsuidh dhaoine, a leigeas an duine laidir a caoineadh air a leabaidh. Faodaidh bhi gu 'n teid a ghnothuch aimsireil 'n a aghaidh, gu 'n caill e a chuid, gu 'n teid a phòsadh 'n a aghaidh, gu 'm faigh cairdean bàs, gu 'm fàilnich a shlàinte le cuid 'us cuid, no gu' n caill e cos no lamh, no sùil. Guthan arda na 'm bitheadh cluasan aig daoinibh a dh' eisdeadh. Oh! fhad 's a tha leigheas ann, gu 'n deanadh Dia a charamh ri 'n anamaibh truagh, ciontach!

Tha an dealg-iomain 'g a chleachdadh fhathasd. An uair a chuir Dia daoine a thuig le trioblaidibh, agus amhgharaibh, agus uile theagasgaibh an t-soisgeil, ni e a bhrosnuchadh air uairibh le oibreachadh cumanta an Spioraid Naoimh 'n a choguis. Bha Saul 'g a bhrosnuchadh aig an dearbh àm 's na labhair Criosd ris, ag ràdh, "Carson a tha thu 'g am gheur-leanmhuinn?" Feuchaibh nach cuir sibh an aghaidh nam brosnuchaidhean ud. "Feuchaibh nach diùlt sibh esan a tha 'labhairt. Oir mur deachaidh iadsan as a dhiùlt an ti a labhair o Dhia riu air talamh, is lugha gu mòr na sin a theid sinne as ma thionndaidheas sinn air falbh uaithe-san a tha 'labhairt o neamh."

III. 'S an treas àite—agus an so bitheadh a' choguis 'n a dùisg—tha againn ri bruidheann mu NA BREABAN "Is cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg."

Tha an damh an uair a lotar e cho amaideach 'us gu 'm breab e an aghaidh an deilg, agus an lorg sin tha e 'dol na 's fhaide 'n a fheòil 's a 'fàgail a phian 'na 's mò. Is e so dòigh an duine gus an dean Dià na 's fearr na brùid dheth. Tha e cinnteach gu 'm breab an duine an aghaidh nan dealg, mar an damh. An uair a bha sinn beag agus 'g ar foghlum, faodaidh bhi nach robh mòran againn air an diadhachd; bha an ùrnuidh 'n a dragh leinn, bha an t-Sabaid gruamach, agus an eaglais 'n a sgìos, agus bhreab sinn 'n an aghaidh. Mar a dh' fhàs cuid agaibh suas, thoisich sibh ri fanoid orrasan a bheireadh comhairle mhaith oirbh. Tha mòran ann agus an uair a bheir neach aon fhocal de chomhairle orra, measaidh iad an neach sin 'n a namhaid, agus boidichidh iad nach toir iad speis do leithid "a chainut gun seadh" mar a their iad ris. Is rathad sin aig mòran air breabadh an aghaidh nan dealg. Tha mòran pheacach ann agus an uair a gheibh iad focal Dhé ro theith dhoibh toisichidh iad air a chur sios. An uair a bheanas searmoin riu, co an doigh a 's fhusa dh' fhairich iad a air a chur uatha? Tha le bhi 'deasboireachd os a chionn. Tha duine a faireacheadh 'n uair a ruigeas teagasg air a choguis, theagamh ma 's fior e, gu 'r éigin da a mhisge a thréigsinn. Ach ars' esa, "Cha thréig mi mo mhisge; cha-n 'eil sin uam,

agus cha-n 'eil mi 'creidsinn gu 'n robh an fhìrinn 's an teagasg. No their neach eile, "Ma tha so fior, feumaidh mi mo bhùtha a dhùnadh air an t-Sàbaid, agus buannachd na Sàbaid a chall. Cha-n urra mi an t-airgiod a chall agus càinidh mi am fear-teagaisg." Tha a' choguis chiontach ag éigheach, "Ni mi toll ann an còta a mhinisdeir, o 'n fhuair esa toll 'n am chòta-sa. Ma tha na their esa fior, is éigin domhsa mo shlighe a leasachadh; ach cha dean mi sin, 'us air an aobhar sin gheibh mi coire do 'n fhìrinn a chaidh a theagasg no do 'n duine a theagaisg e." An ann mar so tha thusa 'breabadh an aghaidh nan dealg?

IV. Toradh a bhreabaidh an aghaidh nan dealg. Tha Criosd ag ràdh, "Is cruaidh dhuit." A charaid, leig dhomh thighinn faisge ort agus labhairt riut. Is cruaidh, faodaidh bhi do 'd mhàthair gu 'n do lean thu mar a bha thu. Air a sgàth-sa smuainich! Bha e cruaidh le teaghlaichean chuid agaibh. Comhdaichidh a mhisge clann dhuine le luideagaibh cho maith ris fhéin. Bu chruaidh e air amaibh le coimhearsnaich agus maighisteiribh; bha mòran aca gu cur suas leis; ach cha-n e sin a cheisd an tràth-sa; is cruaidh *dhuit fhéin* e. Oh, a dhuine oig, tha fios agad nach dean am peacadh sona thu. Am bheil fhios agad ciamar a dh' éireas dhuit ma leanas tu 's a pheacadh? Tha thu 'breabadh an aghaidh nan dealg agus a fàgail do lotan iomadh fillte na 's miosa, agus leanaidh e mar sin ma leanas tusa air do bhreabadh. Is cruaidh dhuit, a dhuine oig, a bhi 'n ad pheacach mar a tha thu, ach cia cruaidh 's a bhitheas e! An ceann beagan ùine thig an dealg gu bhi 'n a chlaidheamh. An dearbh shoisgeul a tha 'toirt rabhaidh bithidh e 'n a shoisgeul a bhuaileas. "Bheir Dia breith air an t-saoghal"—ciamar?—"a réir mo shoisgeil-sa," deir an t-abstol Pol.

V. Is e an ni mu dheireadh an deagh chomhairle. Is e dìreach so e; o 'n tha e cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg, agus nach 'eil buannachd ann, sguir, oh sguir de do dhroch shlighe! Oh, a dhuine chiallaich, ghlic, na buail an aghaidh nan dealg na's fhaide.

Leig dhomh a ràdh riut, a pheacaich, *geill le do* chridhe do bhrosnuchadh gràidh Dhé, oir, "is cruaidh dhuit breabadh an aghaidh nan dealg." Oh, na smuainich nach glan fuil Chriosd thu. Cha-n e do thoillteanas ach do mhi-thoillteanas a ghlacas 'aire; cha-n e do neart ach d'anmhuinneachd; cha-n e do shaoibhreas ach do bhochduinn. Thainig e a theàrnadh dìreach do leithid. Aoin chaillte, ach aoin ghràdhaichte, earb as! Tilg thu féin air a nis, mar neach aig nach 'eil ni maith 's am bith. Thig agus gabh fois ann. Cha tilg e uaithe tha. Carson a bhreabadh sibh an aghaidh nan dealg? "Carson a tha sibh a caitheamh airgid air ni nach aran? agus 'ur saothair air ni nach sàsaich? Eisdibh le deadh aire riumsa, agus ithibh an ni a tha maith; agus gabhadh 'ur n-anam toilinntinn ann an cuilm shoghmhoir" (Isa. lv. 2). Earbaibh á Iosa le 'r n-uile chridhe. Earbaibh á Iosa, agus bithidh 'ur peacaidhean a tha lìonmhor air am maitheadh dhuibh.

*Rev. C. H. Spurgeon.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

// FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH AN T-SAMHRAIDH, 1868.

# ROGHNACHADH,

## NO, "ROGHNAICHIBH AN DIUGH."



See page 4.

'Chuireadh an cath," arsa duine òg air leabaidh a bhàis le guth ro bhrònach, "chuireadh an cath, chuireadh an cath,—ach tha an la caillte gu siorruidh!"

Cha robh e 'bàsachadh 'n a dhuine bochd, oir chinnich an saoghal leis. Thionail e airgiod; ach chaill e 'anam.

Air la eile, luidh duine air leabaidh a bhàis, a bha goirid roimhe sin cuide ris an duine òg ud, agus a chunnaic e 'faotainn a bhàis. "Oh," ars' esa, "ri caraid do 'n robh e ag innseadh mu'n ni muladach, "Is urrainn *mise* a ràdh,—chuireadh an cath; ach choisinneadh an la, thugadh a bhuaidh mach gu siorruidh!"

A leughadair! ciod e mu *do chathsa?*

Tha cridhe agad ri thoirt seachad, agus beatha,—ach cha-n 'eil agad ach *aon* chridhe agus *aon* bheatha. Co a tha gu 'fhaotainn? Co aig am bheil e nis? Co?

Tha na h-uile gluasad-aigne a bheir an cridhe air falbh o Dhia "mar a chaidh a ràdh" 'n a pheacadh a tha toilltinneach air bàs, ma tha peacadh air bith 'g a thoilltinn." Faodaidh tu bhi suairc, onorach, caoimhneil, ach;—am bheil thu *diadhaidh?* Tha an Tighearn ag ràdh, "Mo mhic, thoir dhomhsa do chridhe." Is e "am bheil gràdh agad dhomhsa?" ceisd chaomh, dhùrachdach a Mhaighistir. Ciod e am freagradh a th' agad dha?

Thainig bean Innseanach aon mhaduinn a dh' ionnsuidh fir-teagaisg an

t-soisgeil, fo mhòr imcheisd anama. "Carson," ars' esa, "a tha do sheall-adh cho muladach? an e gu bheil eagal ifrinn ort?" "Cha-n 'eil," ars' ise, "cha-n e sin a tha 'cur dragh' orm; ach tha mo cridhe cho truaillidh 'us nach 'eil comas agam air gràdh a thoirt do Chriosd." Bhuin an Tighearn r' a sùil air achd 'us gu'm faca i maise glòrmhor an Ti a bhàsaich air a son; agus a nis dh' fhairich i gu'n robh 'bhi gun ghràdh dhasan toilltinneach air bàs, mu thoill peacadh riamh e.

Na 'n cuireadh tusa, a bhràthair, an cath mòr le buaidh, dh' fheumadh tu *tòiseachadh* le aithne fhaotainn air. Cha-n urrainn thu cathachadh mar a "dheagh shaighdear" ach le tighinn chum a chosan, agus fantuinn an sin. Mu 'n do thoisich an t-Eilthireach air a Bheinn Duilgheadas a dhìreadh, agus mu 'n do thachair e ri Apollion, bha e aig cois a chroinn-cheusaidh, agus dh' fhàg e 'uallach an sin. Mu 'n d' éirich Luther suas gu bhi 'n a fhear-deanaimh mòr agus 'n a fhear-fulaing cruadalach, fhuair e seasamh air a dhà chois air "staidhir Philait" ag éigh-each, "Bithidh am fìrean beò troimh chreidimh." Bha a bheatha 'n a beatha *chinntich*,—'n a beatha sholus-aich,—'n a beatha 's an robh e dearbhta mu e bhi air aideachadh le Dia; agus thug sin air gu'm bu bheatha ghniomh-ach i,—beatha chruadalach,—beatha 's an robh fuireach foighidneach, agus mòran féin-aicheaidh. Agus is éigin gu'm bi e mar sin agadsa, a leughadair. Ma tha thu gu "basachadh gach la," is éigin gu'm bi thu "beò gach la." Ma tha thu gu masladh Chriosd a mheas "'n a shaoibhreas na 's mo" na ionmhais na h-Eiphit, feumaidh aithne a bhi agad air *cinnteas* "an luach-saoithreach." Ma 's e 'us mar an duine aig am faca Criosduidh a dhealbh ann an tigh an Fhir-mhìnea-chaidh gu bheil thu gus "an saoghal bhi agad air do chulthaobh,"—is éigin duit, mar a bha aige-san "an crùn gloire bhi an crochadh os do chionn."

Am bheil sinn gu co-dhùnadh nach d' fhuair thu gu so "fois" agus "aoibhneas" ann-san? Carson, mata, nach fhaigheadh tu *nis* e?

*An aghaidh sud.*—Their thusa—"Tha mi ro chiontach—ro thruaillidh —ro chruaidh: Cha-n urrainn mise amharc ach airson feirge."

*Am freagradh.*—Tha Eoin Buinian ag innseadh dhuinn gu'm b'e sud a smuain-sa uaireigin. "A nis," ars' esa, "dh' iarrainn teicheadh o Dhia mar o aghaidh breitheimh uamhasaich. Gidheadh b'e so m' àmhghar, cha b' urrainn mi dol as o a laimh: "Is eagalach an ni tuiteam ann an lamhan an Dé bheò." Ach gu'm 'u beannaichte 'ainm, "tha e ag ràdh a rís," ghlaodh-adh an earrainn ud, mar gu'n robh e ruith 'n am dhéidh, 'Dhubh mi as, mar neul d' eu-ceartan; agus mar cheò, do lochdan; pill rium, oir shaor mise thu.' Thigeadh an earrainn ud, tha mi ag ràdh gu 'm inntinn 'n uair a bha mi 'teicheadh o Dhia. Dh' éigheadh an earrainn ud, 'Pill rium'; dh' éigheadh e le guth àrd. Gun teagamh bheireadh sud orm stad car uine bhig, agus mar gu 'm b' ann, amharc a' mo dheigh, dh' fheuchainn an robh Dia nan gràs 'g am leantuinn le maitheanas 'n a laimh." Mo bhráthair, tha Dia nan gràs—an neach a cheusadh—eadhon a nis aig *do thaobh*, ag ràdh, "Bi beò." Cha druid esan neach air bith mach á neamh: an druid thusa thu féin a mach?

*An aghaidh sud.*—"Ach cha-n 'eil mo chor-sa ach tearc r' a fhaotainn. Cha-n 'eil inntinn cheart agam an uair a thig mi; is e th' agam eagal fèineil 'us cha-n e gràdh gun cheilg."

*Am freagradh.*—Seall ris a mhac stroigheil,—co a thug *esan* air aghart? Cha-n e gràdh d'a athair; cha-n e nàire airson an easurraim a chuir e air. Cha-n e, bhitheadh e toilichte fuireach 's an "dùthaich fad air astar," na 'n d' thugadh "neach air bith dha." Ach thainig e—'n a luideagibh, 'n a thruaighe, 'n a chionnt—thainig e gun ni maith a mholadh e 'g a thoirt ann—thainig e 'us e an teagamh an

gabhadh 'athair, an aghaidh an do pheacaich e, ris eadhon mar "fheartuarasdail." Agus ciod e a leanas? cronachadh garg? maoidheadh feargach? talach air mìr arain a thoirt da? —"An uair a bha e fathasd fada uaith, chunnaic 'athair e, agus ghabh e truas mòr dheth, agus ruith e, agus thuit e air a mhuineal, agus phòg se e." A nis, leagh am mac stroigheil; tha nàire air gu'n robh smuaintean cho cruaidh aige mu 'athair; cha-n 'eil focal aige nis mu bhi 'n a fheartuarasdail oir tha àite "mic" nis air a thoirt da gu saor. Agus carson nach bitheadh làn dìth do bheatha-sa agad cuideachd, a leughadair? Cha-n 'eil aobhar o 'n fhocal air smuaintean chruaidh bhi agad mu Chriosd.

An saoil sinn a nis gu'r e do rùn tighinn? No an saoil sinn gu'n d' thainig thu mar tha? An sin, ciod e nis? Is e d' ath rùn—"a dian-ruith," 'n a cho-chomunn, gu h-iriosal 'us gu h-aoibhneach "dh' ionnsuidh a chomharaidh." Gu sud mar rùn tha sinn le dùrachd 'g ad ghairm 'us 'g ad chuireadh.

Tha braithreachas am measg cridheachan dhaoine 'us e—fior, urramach, naomh. Ach tha braitheachas-cridhe eile ann, na's fior, na's urramaich, na's naoimh. Amhairc ri Pol, "am feartoibheim" a fhuair maitheanas—mar a tha e a dian-ruith, a meas na h-uile ni 'n a chall chum gu'n coisinneadh e Criosd. Ach an so tha làmh an eilthirich air a glacadh le laimh a Bhrathar a 's sine,—agus tha an t-uallach, ach ann an amaibh a mhi-chreidimh, air a leigeadh uile air a Bhrathair a 's sine.

Their thu—"Is e mo mhiann e thar na h-uile nì; ach cha-n aithne dhomh an t-slighe."

Tha fear-sgriobhaidh ann an America a deanamh samhladh de neach a fhuair comas air na h-ainglibh fhaicinn, a tha a réir a bharail-se a sior ag itealaich timchioll oirnn. "Tha e soilleir," ars' esa, "gu'n deanadh an comas ud atharrachadh mòr air cleachdach agus air faireachadh an duine ud. Chitheadh e ainglean, far nach fhaiceadh neach eile ni air bith. Bhitheadh tlachd aige 's an t-sealladh, bu mhaith leis eòlas a chuir air na spioradaibh ud a chunnaic e nis airson a cheud uair, labhradh e riu, mu 'n cleachdadh 'us mu 'n gnothuch. Gun teagamh cha bhitheadh e na b' fhaide coslach ri daoinibh eile; bhitheadh e, ann an aon seadh, 'n a chreutair nuadh; agus bhitheadh leithid a bhuaidh aig na h-ainglibh thar cuspairean eile, gu'm bitheadh 'aire gu mòr air a glacadh." Ach, a bhrathair, ma thugadh thusa a dh' ionnsuidh soluis Dhé, agus ma fhuair thu sùil a mhothaicheas do na h-iongantasaibh a dh' fhoillsichear leis, iarr a bhi beò ann an aithne air làthaireachd neach a 's airde na ainglean—is leir dhuit-sa Esan a tha neo-fhaicsinneach do chàch—tha thu a gluasad gach là "an làthair an Tighearna." Ach nach toir sin buaidh air do smuaintibh agus do ghluasad uile? N' an deanadh súil aingil a bhi ort do chur air chaithris, ciamar nach bitheadh an tuilleadh buaidh aig sùil an Tighearn 'a bhi ort?

Cha-n e suil "duine chruaidh" a tha 'feitheamh airson do thuislidh a th' ann, ach sùil an Ti ghràsmhoir, a tha 'feitheamh ri do dheanamh iomchuidh chum a bhi 'n a d' fhear-compairt a dh' oighreachd nan naomh ann an solus." Agus nach brosnuich sin thu chum giùlain foighidnich, agus saothar dhùrachdaich? "Treòraichidh mi thu le mo shùil;" is e sin 'fhocal dhuit: agus anns an tomhas anns an creid thu a ghràdh dhuit, ni thu gairdeachas a ghnàth 'n a fhìrinn sholasaich, "Thusa, Dhé, is léir dhuit mise."

Bha duine òg, o cheann ghoirid, ag ràdh ris an neach a tha 'sgriobhadh so, gu 'r furasda da bhi beò do Chriosd am measg a phobuill, no ann an uaigneas a sheòmair; ach gu 'r cruaidh dha a dheanamh am measg ghnothuichean an t-saoghail. Ach na 'm feuchadh e ris an dòigh so, no na 'm feuchadh tusa ris, a leughadair: cia

b' e thu, no cia b' e a tha 'làthair, foighnich dhiot fhéin gu tric, "Ciod e a dheanadh Iosa na'm bitheadh e'n am àite-se aig an àm? Ciod e a theireadh e?"

Cha-n fhaod a bhi gu'r ro mhòr sin ri iarraidh dhiubhsan a their gu'r le Criosd iad. Their thusa, "Dhomhsa 'bhi beò is Criosd e." Nach e sin beatha Chriosd a chaitheamh rìs air an talamh? Faodaidh bhi nach 'eil thu fhathasd a giùlan mòrain d' a choslas; ach cuir so romhad, mo bhrathair, mar rionnag-iùil do bheatha, agus, "an uair a dh' fhoillsichear e," bithidh tu coslach ris 'n a iomlanachd, oir chi thu e mar a tha e.

Agus na'm bitheadh tu air do chrioslachadh gu ceart chum a bheatha so a réir coslais Chriosd a chaitheamh, ghiùlaineadh tu leat gach la, mar a rinn Esan, "an crann-tabhaill," agus na clachan mìn o'n t-sruth." Ciod iad na "clachan mìn" ud? "Tha e sgriobhta"—"tha e sgriobhta"—"tha e sgriobhta." Bitheadh na clachan agaibh. Bitheadh armachd focail Dhé agaibh. Is ann mar sud a dh' ionnsuich am mairtireach naomh Ridley a bhi beò do Chriosd, agus is ann mar sud a dh' ionnsuich e bàsachadh air a shon. Tha e air a ràdh mu 'n rìgh mòr Alfred, gu 'n robh leithid a mheas aige air a Bhiobull, nach e mhàin gu 'n do sgriobh e na Sailm le a laimh féin, agus gu 'n d 'fhàg e iad air an eadar-theangachadh anns a chainnt Shasunnaich, ach ro bheag; ach b' abhaisd da oidhche an deigh oidhche a chaitheamh ri bròn an làthair Dhé airson a sholus bhi cho gann, agus a guidheadh airson breithneachadh na 's farsuinn air na nithibh iongantach a bha air am foillseachadh annta.

Agus na 'm bitheadh tusa, a bhràthair, air do choimhead o bhi air do chlaoidh ann an cath mòr na beatha 'tha 'lathair,—na 'm bitheadh turus buadhach agad am measg a cunnartan agus a siantan a dh' ionnsuidh cala na sìthe, feumaidh Criosd bhi agad mar cheann-iùil. Ma tha an Dia-duine leat theid gu maith leat—gu maith 's an stoirm agus 's a chiùin. Fad as uaithe-san—gun chairt-iùil 'fhocail—faodaidh cunnart 's am bith do chlaoidh ann am priobadh na sùla,—agus thu bhi caillte—caillte gu bràth.

Bha sinn uaireigin ann an àite deanaimh nan long far an robh long ullamh gu a cur air snàmh. Thugadh na puist uaithe; bha gach ni ullamh; agus gach sùil air an luing mhaisich, a feitheamh gus an gluaiseadh i chum an uisge. Ach cha do ghluais i. Bha an sluagh a fuireach gu tosdach r' a gluasad. Rannsaicheadh a chuis; ach cha-n fhacas aobhar-bacaidh air bith. Mu dheireadh fhuaireadh clach fo a druim. Chuir a chlach stad air an luing. A leughadair! am bheil thu 'cur dail ann ad anam earbsadh ri Criosd? Am bheil thu 'cur dail ann am bhi 'cur do chridhe agus do bheatha air snàmh mar long air a chuan ud? Nach 'eil peacadh uaigneach ann,—miann roghnaichte,—cleachdadh àraidh,—iodhol-cridhe? Nach 'eil sin mar a chlach fo dhruim na luinge? Carson, oh! carson am fuiling thu do n' chloich ud do dhealachadh o 'n chuan aig an deanadh a thuinn gràidh do ghiùlan air adhart chum cladaich na glòir 'a bhitheas air a foillseachadh?

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1868.


## GUN AITE 'S AN TIGH-OSDA.



Bha an tigh-òsda ann am Betlehem làn sluaigh. Bha àireamh mhòr de dhaoinibh a bhuineadh do 'n àite roimhe a pilltinn a dh' ionnsuidh a' bhaile chum gu 'm bitheadh an ainmean air an sgriobhadh sios 's an àireamh a dh' òrduich Ceasar Augustus. Am measg na muinntir a ràinig mu dheireadh bha fear-oibre, saor a réir ceirde, le a mhnaoi òig. Gun teagamh chuir iad feum air àite 's an tigh-osda, ach cha robh e ann doibh. Mar an aon ni a ghabhadh deanamh, b'éigin doibh fasgadh fhaotainn far am b' urrainn iad anns an stàbull leis an fheudail, agus an sin, am measg fuaim agus iomadh anacothroim, rùgadh an leanabh Iosa. "Rug Muire a ceud-ghin mic, agus phaisg i e ann am brat-spéilidh, agus chuir i 'n a luidhe ann am prasaich e; do bhrigh nach robh àite aca 's an tigh-osda."

A leughadair, am bheil àite agad 'n ad chridhe do Chriosd. Riutsa tha e ag ràdh, Feach, tha mi 'am sheasamh aig an dorus agus a bualadh;" riutsa tha e ag ràdh, "Thoir dhomh do chridhe." An d' rinn thu sin? Tha an tigh-osda ud ann am Betlehem 'us e gun àite do Chriosd, leis cho làn 's a bha e, 'n a shamhladh freagarrach air iomadh cridhe,—theagamh air do chridhe-sa.

Dìreach mar a tha ann an tigh-òsda, iomadh seòmar mu choinnimh iomadh feuma, tha ann an cridhe an duine iomadh seòmar mar an ceudna. Tha na seòmraichean-leapa ann, cùil-

tean na cuimhne; cuid diubh làn cuimhne air iomadh tachartas, iomadh peacadh, iomadh bròn, anns na laithibh a dh' fhalbh; cuid eile, làn cuimhne air iomadh ni a tha 'n a luidhe an sud sàmhach, gus an tig gairm labhar a dhùisgeas iad. Tha seòmraichean na h-euslaint ann cuideachd, anns am bheil iomadh beachd agus smuain mi-fhallain. A thuilleadh orra sud, tha seòmar na marsantachd ann, làn smuaintean mu reic agus ceannach, agus buannachd a chosnadh; agus an seòmar mòr cruinneachaidh anns am bheil am mac-meanmhuinn a gabhail saorsainn, agus a coimhead cuirme mòire. Is ann mar sin à tha. Tha cridhe agus inntinn an duine le a bhuaidhean uile—a sheòmraichean iomhaidheachd—a chomas cuimhne, mac-meanmhuinn, eolais, agus fiosrachaidh, a faotainn samhlaidh freagarraich ann an tigh-òsda.

A rìs, ciod e an àireamh mheasgta a dh' aoidhean a dh' fhaodadh sinn ainmeachadh a tha a faighinn àitetàimh ann an seòmraichibh an anama mar ann an tigh-òsda. Co iad na h-aoidhean? Is iad ar smuaintean, ar faireachaidhean, ar miannan, ar n-iarrtusan, agus ar n-aignidhean. Tha iad a labhairt iomadh cainnte, agus a tighinn o na h-uile cearnaidh. Thig iad gu tric gun iarraidh, agus cha ghabh iad an tilgeadh a mach—smuaintean mu chùraman ar tighe, mu ghnothuichean ar gairme, mu ealaidhean, mu eòlas, mu fhoghlum, mu ghnothuch na rioghachd—tha iad sin mar luchd-coimhid a teachd a stigh, a lionadh seomraichean an anama.

Cia bichionta, a rìs, 's a tha atharrachadh agus fuaim an tigh-òsda. Cha-n fhaighear an aon sluagh ann da oidhche an deigh a chéile; agus fad da uair a dh' ùine, no da mhionaid, cha-n fhaighear na h-aon smuaintean anns an inntinn. Bheir na h-uile leabhar, na h-uile paipeir-naigheachd, na h-uile litir, na h-uile còmhradh aoidhean eile do 'n inntinn. Tha gluasad agus atharrachadh gun sgur ann—bruaidearan ré na h-oidhche, cho maith ri smuaintean ré an latha. Gun teagamh is freagarrach an samhladh tigh-òsda fuaimneach, cabhaigeach, air cridhe an duine.

A nis, nach brònach an samhladh air cor iomadh cridhe, nach robh àite 's an tigh-osda do Chriosd. Mar a dh' éirich do 'n tigh-òsda ud ann am Betlehem, tha iad sud cho làn sluaigh, nach fhaighear àite annta do Chriosd. Tha àite gu leòr ann do ghnothuch aimsireil, do thoilinntinn, do chairdeas, do chùram, ach gun àite do Chriosd. A leughadair, an ann mar so a tha e leat? Stad ort car beagan ùine. Leig sios am paipeir so agus smuainich. Tha inntinn bheò ag d, agus tha thu gniomhach 'n ad bheatha. Am measg àireimh mhoir do smuaintean, agus do ghnothuichean am bheil àite agad do Chriosd? Am measg lionmhoireachd do smuaintean 'n ad thaobh a stigh, am bheil comhfhurtachd Dhé a toirt sòlais do 'd anam?

Tha thu am measg do ghnothuich, faodaidh bhi, mar mharsanta, no fearceirde, fear-oibre no fear-teagaisg, no gairm aimsireil air bith eile. Tha thu ri saothair fad an latha. Cliù dhuit airson do shaothar agus do dhùrachd 'n ad ghnothuch. Ach stad ort agus smuainich. Nach 'eil e fior nach 'eil àite do Chriosd 'n ad chridhe—gun dad a smuaineachadh agad air, no earbsa as, no gràdh dha, no iarrtus air seirbhis a dheanamh dha? Tha iomadh leithsgeul agad. Their thu "Tha e cruaidh dhomh, tha mo bheatha làn saothar, agus cha-n 'eil ùine agam." Ro mhaith. Nach 'eil thu le 'd leithsgeul ag aideachadh nach 'eil àite agad 's an tigh-òsda do Chriosd?

*No, faodaidh bhi, gu 'm bheil cùram do theaghlaich ro thròm ort.* Mar mhàthair, no mar phiuthair a 's sine, no mar sheirbhiseach tha thu fo chùram le mòran frithealaidh. Tha an dleasdanas a bhuineas do thigh, cùram cloinne, air amaibh co-cheang-

ailte ri euslaint, no crannchur cumhann, a lionadh agus a sàruchadh na h-inntinn gu mòr. Gu 'n deanadh Dia do mhisneachadh agus do neartachadh 's an obair ghoirt ud a tha 'n a shòlas cho mòr doibhsan a tha timchioll ort. Ach smuainich, nach e an fhirinn e, nach 'eil àite do Chriosd anns an anam shàruichte sin agad? Tha leithsgeulan agadsa cuideachd, "Tha leithid a chùram orm 'us mi cho sàruichte, cho beag a dh' ùine airson leughaidh agus meorachaidh." Bitheadh e mar sin, ach nach 'eil thu 's an leithsgeul agad ag aideachadh nach 'eil àite agadsa do Chriosd 's an tigh-òsda?

*No theagamh gu 'r e beatha shona, shoirbheach, a th' agad.* Faodaidh bhi gu bheil gnothuch agad, ach gnothuch nach 'eil 'cur mòran dragh' ort, 'us nach 'eil 'togail d' ùine uile; no theagamh gu 'n do leig thu dhiot do ghnothuch 'us gu bheil thu 'tighinn suas gu goireasach air do chuid airgid; no faodaidh bhi gu 'm bheil thu òg, ag òl cùpan na beatha tha làthair le mòr thlachd, agus a chionn 'us nach do chaill e a bhlas fhathasd, tha e ro mhilis agad,—duine òg a deanamh uaill á 'neart, aon chuid cuirp no inntinn, no nighean òg a deanamh uaill á a buaidhean no a maise. Tha d' inntinn mar thigh-òsda ann am baile ri taobh na mara far an cruinnich sluagh, làn diomhanais, sogh, agus fala-dhà. Ach a nis smuainich, am bheil àite 's an tigh-òsda do Chriosd? Am bheil Criosd mar aoidh aig d' anam? An d' fhuair e cuireadh uait? Am bitheadh tlachd aige 's a chuideachd a gheibheadh e an sin? Cha-n e so an t-àite gu dol a labhairt air fala-dhà no companas laghail no mi-laghail. Is fearr gu mòr a cheisd ud eile 'fhoighneachd, ceisd na 's mo agus ceisd a dh' fhuasgaileas na ceisdean eile gu léir. Am bheil àite do Chriosd anns a chridhe? An e esan an t-Aoidh a tha fo urram? Am bheil a 'chaithir a 's airde aige? An e a 's maisiche am measg dheich mile agus am bheil e gu léir ionmhuinn? No am bheil sibh 'g a chur a mach as a chridhe, a toirt àite do aoidhean eile gun àite air bith bhi agaibh dhasan? Cia truagh, maslach, 's a tha so? Smuainichibh air an tigh-òsda chabhaigeach ann am Betlehem, làn sluaigh, ag itheadh, ag òl, agus ri mireadh, agus Mac Dhé 's an stàbull, 's a phrasaich, 'chionn agus nach faigheadh na daoine a thainig e a thearnadh àite 's an tigh-òsda dha.

Agus a nis, a leughadair, tha sinn ag iarraidh ort *amharc air mòrachd agus còir an aoidh so air son nach b' urrainn iad àite fhaighinn.* Co a bh' ann? Dia 's an fheòil, Mesiah a gheallaidh, Righ nan Iudhach, Slànuidhear an t-saoghail, a tighinn o 'n chaithir do 'n phrasaich air gnothuch sònraichte—a dh' fhosgladh dorus neimh do na creidmhich uile. Nach ann an sud bha an t-aoidh! Na 'n robh fhios aca air cha chuireadh iad Tighearn na glòire mar sud mach air an dorus. Criosd air a dhùnadh mach as an tigh-òsda ud! Tha e 'cur mulaid 'us uamhuinn oirnn. Cuimhnichibh, is e an aon Slànuidhear, an aon Tighearn na gloire, a tha cuid a leughas na briathran-sa a druideadh a mach as an cridhe aig an dearbh àm so.

Am bheil e fior gu 'r urrainn creutair 's am bith a ràdh nach 'eil àite r' a fhaotainn 'n a chridhe do 'n Chruithfhear, no iochdran 's am bith a 's urrainn a ràdh nach éil àite ann do 'n Righ? Na 'm bitheadh a Bhan-righ againn air turus mar is minic a tha 's a Ghaidhealtachd, agus i ag iarraidh àite ann an tigh-òsda air an dùthaich, agus an àite gach goireas 'ullachadh dhi a reir a h-inbhe, gu 'r ann a theireadh fear an tigh-òsda, gu 'n robh an tigh làn 'us nach b' urrainn e a leigeadh a stigh, nach ann a bhitheadh diomb air an rioghachd uile, 'us nach faigheadh an duine ud call mor. Smuainichibh air Sacheus ag ràdh nach robh àite aige do Iosa 'n uair a thairg e fuireach 'n a thigh. Ach, faodaidh bhi gu 'r ann mar so a tha

thusa, a leughadair, d' inntinn ann an gnàth-chleachdadh, beò-chleachdadh air na h-uile ni ach an aon ni—làn cùraim, gnothuich, no toilinntinn, air chor 'us nach 'eil àite ann do Dhia.

Cuimhnichibh carson a tha Criosd ag iarraidh àite ann ar cridheachaibh. Is ann air ar sgàth féin, chum gu 'n glan e sinn o 'r peacaidhean; chum gu 'n tilg e mach an droch cuideachd a tha 'fuireach againn; an droch nàdur; na droch mhiannan agus aignidhean; agus gu 'n lion e sinn le a Spiorad, agus gu 'n dean e naomh sinn, agus mar sin sona.

A leughadair, smuainich air so. *Tha do chor siorruidh an crochadh air gu 'm faigheadh tu àite 'n ad chridhe do Chriosd;* "Esan aig am bheil am Mac tha beatha aige; agus esan aig nach 'eil Mac Dhé cha-n 'eil beatha aige." "An ti a chreideas anns a' Mhac tha a bheatha mhaireannach aige; agus an ti nach 'eil a creidsinn anns a Mhac cha-n fhaic e beatha; ach tha fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air." Mar bi àite 'n ad chridhe-sa do Chriosd, cha bi àite dhuit-sa air neamh. Bhàsaich Criosd chum gu 'm bitheadh a' bheatha mhaireannach acasan a chreideas ann, agus tha thusa a nochdadh nach do chreid thu ann mar 'eil àite agad dha 'n ad chridhe. Ma tha so mar so, abair riut fhéin, no sgriobh sios mar a leanas, "Cha-n 'eil mise, peacach ciontach, 'n am chreidmheach ann an Criosd; tha mo chridhe cho làn de nithibh eile nach 'eil àite do Chriosd ann." Buidheachas do Dhia, cha-n 'eil an t-àm seachad fhathasd chum àite fhaotainn da. Is e so an t-àm taitneach, is e so là na slàinte.

"Feuch tha mi 'n am sheasamh aig an dorus agus a bualadh.—Taisb. iii. 20.

Feuch! Coigreach aig an dorus muigh!
A bualadh, 's tric a bhuail e roimhe,
Dh' fheith e, tha e 'feitheamh nis,
Cha d' bhuin ri caraid mar bhuin thu ris.

Ach am faighear e mar charaid leam?
Gheibhear! 'n a charaid a réir feum!
An duine o Nasaret 's e th' ann,
A dhath a chulaidh air a chrann.

Oh seasamh ionmhuinn! seasaidh sèimh
Le cridhe leaghta, 's luchd 'n a laimh!
Oh caoimhneas iongantach! nochdar leis,
An caoimhneas ud d' a naimhdibh brais.

Eirich fo bhuaidh mòr mhaitheis Dhé,
A namhaid 'us do namhaid tréig,
Peacadh, an t-uamhas graineil, olc;
'Us gabh an Coigreach ud gu d' uchd.

Ma 's bochd thu, (agus bochd a tha,)
Feuch! saoibhreas siorruidh buinidh dha;
Cha shaoibhreas sud a dhuisgeas miann,
Ach saoibhreas anaman! saoibhreas fior!

Tha thusa dall; Ach fosgailidh es',
Do shùil, 'us chithear solus leis.
Tha thusa lomnochd, éididh es'
D' anam am fireantachd le maise.

Am bheil thu 'gal? Oh, teichidh bròn;
Seadh, teichidh e roimhe Iosa mòr.
Cha sàruichear do dhòchas caomh,
Le h-eagal, 's bithidh air d' anam aoibh.

Gabhaibh ris, cha d' fhuair an cridhe,
Neach cho caoimhneil riamh mar aoidh,
Gabhaidh ris; cha teich e 'chaoidh,
Oir far an tig e 's ann chum tàimh.

Gabhaibh ris mu 's loisg an fhearg,
Mu 's teich e 'us nach pill gu dearbh!
Gabhaibh ris, mu 'n tig an t-àm
'S am pillear sibhs' o a dhorus àrd.

Tha aithne agaibh ('s tha 'n cumha ceart,)
Thig Iosa, 'n uair 'thig, mar Righ le reachd;
Mar rìgh a riaghladh gun fheall,
'S éigin gach smuain easumhal a chlaoidh!

A Rìgh nan anam! Prionnsa na sìthe,
Gu 'n tigeadh fàs air d' rioghachd chaoimh;
Fosgailibh 'ur dorsan, innt'ne dhaoine,
'S ruigeadh a rioghachd crioch an t-saoghail.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, 3 Brown Square, George IV. Bridge.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1868.

## MORFHEAR HADDO.

"Cha-n iomadh uasal a tha air an gairm."—1 Cor. i. 26.



"Thubhairt e gu tric gu 'n robh nàire air bhi 'n a luidh air uiridh shocraich, 'n uair a bha lionmhor ann a bha cho tinn rìs-sa aig nach robh ach caithir fiodha; agus cha robh taitneas aige 'n a lòn fhéin a ghabhail mu 'r robh fios aige gu 'n robh e'toirt bidh do neach tinn air choireigin." Is ann mu Mhorfhear Haddo a sgriobhadh na briathran ud, an neach mu 'm bheil an eachdraidh bheag a leanas. Tha iad a feuchainn gu 'n robh cridhe blàth aige cho maith ri ainm morfhir. A leughadair, ma tha tlachd agad ann an eòlas fhaotainn air cainnt no gniomh duine 's am bith, is e neach mar so—neach n 'an robh fhios aige gu 'n robh thu gu tinn, a nochdadh comhfhulangas mòr; agus na 'm bitheadh tu bochd a bheireadh cuideachadh urramach; agus 'n am bitheadh tu tinn no bochd a dh' fheuchadh dhuit le 'eisempleir ciamar a b' fhearr a chleachdadh tu do chuid, agus do chomas. Is ann air leithid a dhaoine urramach a tha an saoghal 'cur feuma. Is e leithid sud a dhaoine uasal a tha air an gairm; agus dhiubh sud, faodar a ràdh, tha rioghachd neimh.

Rugadh Morfhear Haddo, 'n a laithibh deireannach cuigeamh Iarla Abaireadhain, 'a a bhliadhna 1816. Mu dh' amhairceas tu air fàs an fhaillein mhaotha chi thu mar a bhitheas nàdur na craoibhe gu léir. Air aon de na laithibh 's an robh e 's a sgoile, chunnacas e 'n a shuidhe air caithir leis fhéin, agus mulad mòr air. B' e uair na cluiche 'bh' ann, agus bha na gillean eile a cluicheadh mar

a dh' fhaodadh iad. B' àbhaisd dasan bhi cluicheadh cuideachd, ach thachair ni-eigin an là ud. Thainig a mhàthair d'a ionnsuidh, agus dh' fheuch i ri aobhar a mhulaid fhaotainn uaithe. Car ùine b' ann an diomhanas thug i an oidheirp; ach mu dheireadh dh' innseadh e. A leigeadh a cheann 'n a h-ulltach, shil a chuid deoir, agus dh' aithris e an earrainn: "Oh, mo mhic, Absaloim! oh nach mise féin a fhuair bàs air do shon, Absaloim, a mhic, a mhic!" Leugh e an earrainn ud 's a Bhiobull air a mhaduinn ud. A thaobh a chomhfhulangais, ghabh e bròn Dhaibhidh d' a ionnsuidh féin. Is ann mar sin a bha Morfhear Haddo fad a bheatha. Thòisich e tràth air a bhi 'n a dhuine —dùrachdach, blàth.

Air feadh bliadhnachan 'oige bha mòr chùram air m' a chor spioradail. Bha leabhraichean maithe, agus aoradh follaiseach 'us uaigneach na Sàbaid ro thaitneach leis. Ach an uair a chaidh e do 'n oil-thigh, bha 'inntinn air a togail le nithibh eile. Bha e na 's cùramaich mu 'anam 'n uair 'bha e 's a sgoile no bha e 's an Oil-thigh. B' e a mhiann nis a bhi 'n a sgoilear mòr, agus tha e coslach gu 'n d' rainig e air a mhiann fhaotainn. Ach fhuair 'anam call, ni a bha 'n a aobhar aithreachais aige an deigh sud. Bu daor a dh' ioc e air 'fhoghlum agus air an eòlas a fhuair e, agus gidheadh bha buannachd aig aobhar an Tighearna dhiubh an deigh sud.

Air dha an oil-thigh fhàgail ghabh e turus do 'n Ghreig, do 'n Eadailt, agus do 'n Spainn; agus air dha pilltinn do Shasuinn, phòs e, 'us e ceithir bliadhna fichead a dh' aois. Bha an òige, an t-slàinte, agus mòr shaoibhreas aige, agus a rèir coslais cha robh aige ach an saoghal a mhealltuinn. Agus sheòl 'inntinn agus a nàdur e dh' ionnsuidh na nithean a b' fhearr a bh' ann. Bha e firinneach, onorach, 'n a uile ghniomh, a thogradh an deigh nithean bha glan agus tarbhach, agus e làn de chaoimhneas agus de dh' iarrtus airson maith dhaoine eile. Bha e diadhaidh cuideachd, a rèir barail an t-saoghail. Agus 'n a uile shlighe fhuaireadh ioraslachd aige. An so, ma ta, bha òganach fiùdhail air mòladh, agus ullamh air a bhi 'n a chuis farmaid. Bha an saoghal aige làn d' a mhaith fhéin, agus dòchas, a réir coslais, á saoghal na 's fearr.

A dh' aindheoin sud uile gu léir, ge ta, cha robh e comasach air an saoghal e tha 'làthair no saoghal eile a mhealltuinn. Theireadh mòran gu 'n robh, agus gu 'r e neach cho foghluimte, cho ceart 'us cho truacanta, 'us cho cuimhneach air a dhleasdanas, a bha a mhàin comasach air an dà chuid a mhealtuinn. Agus is e, ma tha sud aige, a chridhe bhi ceart maille ri Dia. Ach cha robh sud aig Morfhear Haddo fhathasd. Cha robh co-chomunn aig fhathasd maille ri Dia. Cha robh aithne aig air mar an neach ris an robh a ghnothuch gu h-àraidh. Bha faireachadh uaithe, agus cia b' e eile a bh' aige, no coslach ri bhi aige bha e gun Dia, agus gun dòchas anns an t-saoghal.

Thainig an ni mòr ud fa chomhair 'inntinn air dhoigh iongantaich air feasgair a cheathraimh la fichead de Ianuaraidh 1848. Is iad so a bhriathran féin:—

"Is ann am Brighton, 132 Marine Parade, mu sheachd uairean m' fheasgair, a fhuair mi leithid a shealladh air a bhith-bhuantachd, gu 'n do lean a thoradh rium gus an là an diugh; agus le beannachd Dhé leanaidh gu là mo bhàis. Bha mi an deigh mi fhéin a chur an uidheam airson na dinneir, 'n uair a thug an t-eudach a chuir mi dhiom gu mo bheachd là mo bhàis; bhi 'cur dhiom m' eudaich an uair mo dheireadh; éideadh mo chuirp a chur dhiom. Dh' fhairich mi cia uamhasach 's a bha e 'bhi 'básachadh gun ullachadh airson na siorruidheachd. Is e chunnaic mi 's an leabaidh cha-n e àite fois, ach àite 's am bithcadh mo chath deireannach agam ris a bhas. 'An aon fhocal, dh' fhairich mi uamhasan a bhàis air mhodh sònraichte, agus cha-n e uamhasan a bhàis a mhàin ach uamhasan na siorruidheachd; là a bhreitheanais, Dia feargach, agus binn an amhghair bhithbhuain. Dh' fhairich mi gu-m b' éigin ullachadh airson a bhàis, cia b' e cho cruaidh 's a bhitheadh e a dheanamh. Cha robh dad de dhòchas á sonas 'g am chur a thuig. Is e bha uam

teàruinteachd. Dh' fhairich mi gu 'm faodadh sud a bhi agam, agus rinn mi greim air mar dhuine a bhitheadh a bàthadh."

"'N uair a chaidh mi gu 'm dhinneir," tha e ag ràdh, "chunnaic mo bhean bhochd air mo ghnùis gu 'n do thachair ni-eigin; agus 'n uair a thoisich mi air labhairt, bha i am beachd gu'n do chaill mi mo chiall; gu 's an do ghabh i fêin ris an fhìrinn cheudna an ceann bheagan laithean. Thainig luchd-ciùil mu 'n àm ud a dh' ionnsuidh an tigh. Bha an ceol 'n a ghràin leam, agus chuireadh air falbh o 'n tigh iad. Ciod e an cuthach, shaoil leam, a bhi ri ceòl, agus neamh agus ifrionn le chéile romhainn!

"Air an fheasgair sin agus air an ath fheasgair, leugh mi, 'Suaimhneas nan Naomh,' le Bagster, agus 'Am beachd cleachdail' le Uilberforse, leabhraichean a leugh mi roimhe ach aig an robh nis mòr bhuaidh orm. Dh' fhairich mi air dhoigh shònraichte gu 'r éigin do shlàinte an anama bhi air iarraidh agus *air fhaotainn ged a b' ann troimh theine 'us uisge a ruigeadh neach air;* agus gu 'm b' fhiach sochair cho mòr cruachas 's am bith fhulang air a sgàth. Shaoil leam gu 'n robh mi gu sud a caitheamh mo bheatha airson diomhanais. Cha b' urrainn na nithean a bha mi a leantuinn mo chuideachadh air slighe na beatha. Bha iad gun bhrìgh gus am faighinn còir air slàinte shiorruidh."

An so tha againn peacach fo iomcheisd, cha-n ann ag iarraidh slainte a chosnadh le deagh oibribh, ach làn aithreachais, agus a rùnachadh toradh iomchuidh air aithreachas a ghiùlan. Dh' iarr e, shir e, bhuail e, agus dh' fheith e, agus dh' éisd an Tighearn, agus shaor e o 'eagal e. Fhuair e maitheanas; fhuair e sìth; chaidh e stigh ann an co-chomunn ri Criosd. An sin thainig caitheamh-beatha nuadh. Rùnaich e a bheatha a chaitheamh ann an seirbhis Dhé, agus chum a ghlòire. Bha so cruaidh do dhuine 'n a shuidheachadh-sa, agus duine diuthanta,—bha e cruaidh toiseachadh, co dhiubh. Ach ged a bu chruaidh, bha esan fo rùn ceart cho suidhichte gu 'm bitheadh e air a dheanamh.

'Tha e ag radh: "Ach ciamar a thoisichinn cha b' aithne dhomh. Dh' fhairich mi gu 'm bu choir dhomh labhairt ris gach neach ris an tachairinn, a toiseachadh le mo chuid seirbhiseach; gu 'm bu choir labhairt a mach 'us cha-n ann goid a stigh do neamh air dorus cùil. Gidheadh car bheagan laithean, cha d' rinn mi aon ni. Dh' fhairich mi uallach orm, mar neach a bhitheadh an dùil, gach mionaid, gu 'n cluinneadh e mu bhàs caraid ionmhuinn. Bha eagal orm aideachadh follaiseach a dheanamh, agus b' eagal leam na thcireadh cairdean, luchd-eòlais, agus seirbhisich"

Shaoil leis, a réir coslais, mu 'n àm so, gu 'm b' usa dha beatha nuadh a chaitheamh ann an tìr eile, mar a bha Australia. A réir sin cha mhor nach do rùnaich e na h-uile ni fhàgail, —'inbhe àrd 's an t-saoghal, a shaoibhreas, a chairdean, agus 'fhearann,—agus dhol an sud air sgàth Chriosd.

"Oir," ars' esa, "bha eagal orm m' fhaireachadh aig an am ud a chall, agus tuiteam sios a dh' ionnsuidh suidheachaidh na h-eabair a bha timchioll orm; toilichte leis an aideachadh meagh-bhlàth tha cumanta 's an t-saoghal."

Ach fhuair e rathad na b' fhearr. Thoisich e air an obair aig a' bhaile; agus fear-oibre a b' fhearr, agus bu chruadalaich, a b' urramaich air gach doigh, cha-n fhac an saoghal riamh. Thoisich e aig a bhaile de rìreadh.

"Air a cheud là de 'n dara mios," tha e ag ràdh, "thoisich mi air aoradh teaghlaich a choimhead. Bha e cruaidh dhomh a dheanamh. . . . Fad sheachduinean dh' fhàilnich mo ghuth 'n uair bha mi ris an dleasdanas le casadaich a thigeadh orm 's a mhaduinn. Is e mo chunnart *nis* gu 'r e an dealbh a th' agam, agus gu bheil mo chùram ro bheag."

A leughadair, ciod e do chunnartsa? Am bheil thusa toilichte le dealbh diadhachd, 'us thu gealtach 'n a cheann? Am bheil cùram mòr ort? Am bheil nàire ort as uair air bith?

Mu 'n d' iompaicheadh e bha Morfhear Haddo air a thogail gu mòr le dealbhan. Bha toil mhòr aige do bhi 'g an deanamh, agus bha e cosmhuil ri cliù mòr a chosnadh le 'shaothair. Ach a nis bha obair na 's urramaich aige r' a dheanamh. Threig e na dealbhan, agus chaidh e a chuideachadh nam bochd.

Bu ni ùr do mhorfhear ainmeil a bhi air fhaotainn anns na h-àitibh a 's truaighe 's a bhaile, a bhi dìreadh suas agus a tearnadh sios nan staidhaichean bu shalaiche agus bu bhochda, chum trachdan a chraobhsgaoileadh, agus am Biobull a leughadh. Cha mhòr d' a leithid a ni mar a rinn e. Ach b'e sud 'obair an deigh dha bhi air 'iompachadh. Agus b'e a chleachdadh e cia b'e àite 's am bitheadh e. Bha e saoibhir 'us bha e toileach, agus

mar sin bha doigh aige air iomadh meadhon a chleachdadh air maith a dheanamh, eadar eaglaisean a thogail, sgoile Shàbaid a theagasg, agus teine mnatha bochd euslain a bheothachadh. Cha d' innis e riamh co a bh' ann 'n an gabhadh e seachnadh, ged a bha fiamhachd na h-uail e air mar fhear-cuideachaidh. Ach tha mòran de dhaoinibh bochd ann an Lunnunn agus ann am Brighton, aig am bheil fardoch blàth an diugh, a ghabhadh iongantas na 'n cluinneadh iad gu 'm b' e an duine suairc, modhail, iorasail, a thug diadhachd agus sonas gun iarraidh dh' ionnsuidh an doruis ac', Iarla Abaireadhain.

'Sa bhliadhna 1853, thainig euslainte air Morfhear Haddo. Is ann a rinn so na 's beotha 's an diadhachd e. Seadh is ann thainig an euslainte gu bhi na 's truime an lorg oidheirp a thug e air furtachd air màthair chinn caileig bige bochda a thachair ris, oidhche gheamhraidh, faisg air drochaid Lunnuin. Bha sneachd 'g a chur, 'us an oidhche ro fhuar. Gidheadh lean e i troimh iomadh sràid 'us caolshraid, gus an do sheas e ri taobh leapa na trioblaid, agus an teallaich fhuair. Chaidh e mach 'us fhuair e teine 'us biadh, agus cha d' fhàg e an tigh gus an robh màthair 'us nighean air an goireas. Mu chreach! gidheadh, a shocair féin. Ghin am fuachd ann air an oidhche ud eucail nach do dhealaich ris.

Chum a shlàinte a leasachadh chaidh e do 'n Eiphit, agus chaith e ùine ann am bàta iarinn air amhuinn Nile. Thug so faochadh dha, ach cha b' fhad a lean e. An uair a bha e an sin bha e 'n a shoisgeulaich maith mar a bha e an Sasunn. Bha Biobuill 'us trachdan 'us leabhraichean maithe eile air an craobhsgaoileadh leis am measg nan fineachan ri taobh na h-aimhne.

Lean a thrioblaid ris ged a chaidh e an dara uair do 'n Eiphit; agus thainig e dhathigh, gu bàsachadh, aig tigh Haddo, àite-comhnuidh 'aithr'chean, an Siorramachd Abaireadhain. An so mar bu ghnàth leis, lean e air a dheagh oibribh le cridhe leaghta os cionn bochduinn agus fulangais chàich, agus e a dealbhadh doigh air furtachd orra mar a dh' fhaodadh e. Ach cha robh dòchas 's am bith aige as a 'chuid oibribh. "Bha saor ghràs! saor ghràs!" 'n a bhriathraith deireannach. Chaochail e a bheatha air an 22mh la de 'n Mhairt 's a bhliadhna 1864, "lan thoilichte." B' iad sin na focail mu dheireadh aige.

Is taitneach gun robh mòr thlachd aig an duine uasal ud ann an craobhsgaoileadh an "Fhir-tathaich Mhiosail." Chuir e fios o leabaidh a bhàis do 'n luchd-sgaoilidh gun trachd a thoirt seachd's a sgìreachd gun urnuidh airson beannachd. Oh, gun deanadh luchd-leughaidh urnuidh mar an ceudna!

A leughadair chreidmhich, càraich riut féin briathran Mhorfhir Haddo: "An d' thug mi oidheirp riamh air peacach 'iompachadh? Tha teicheadh agam roimh bhi bruidheann ri seirbhisich mu 'n diadhachd! Mo chreach! ardan! ardan! ardan! Cha bhi mi toilichte gus an iarr mi teàrnadh na h-uile neach a chi mi. A Thighearna Criosd, thoir dhomh do Spiorad; oir ciamar eile a ruigeas mi air sud?"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1868.


---

## AN TEARC IAD A SHAORAR?



Cuiridh daoine na h-uile gnè cheisd ach a cheisd cheart. Their mòran, c'àite am bheil ifrionn, agus ciod e a th' ann? agus cha-n e, ciamar 'theid sinn as uaithe? Foighnichidh mòran ciod e 'bha Dia a deanamh mu'n do chruthaich e an saoghal? 'us cha-n e, c'àite am bi sinne 'n uair 'thig e gu crich? Bithidh mòran a deasboireachd mu'n cheisd, An aithnich daoine a chéile am flaitheanas? oir nach 'eil dad a choslas gu'm bi iad gu bràth ann. Is ann mar sin a bha anns na h-uile linn.

*A' cheisd a chuireadh air Criosd.*

Aon la 'n uair a bha Criosd air an talamh 'us e air turus a dh 'ionnsuidh Ierusaleim (Luc. xiii. 24) thainig duine, as an t-sluagh mhòr a bh' air an rathad, air aghaidh agus dh' fhoighuich e, "*A Thighearna, an tearc iad a shaorar?*"

Bu cheisd i a bha o' n chridhe, oir bithidh smuaintean aig daoinibh air a phuing. Ach bu cheisd gun bhrigh i. Oir na 'n d' innis Criosd dha nach robh ach tearc a bhitheadh air an tearnadh, cha ruigeadh sin a leas a mhisneach 'thoirt uaithe; dh' fhaodadh e bhi 'measg a bheagain. Agus na 'n d' innis Criosd dha gu 'n robh iad lionmhor; cha deanadh sin dad a chabhar dha, oir dh' fhaodadh e 'bhi 'measg a mhòrain, mur gabhadh e an doigh cheart gu fhaighinn a stigh.

Na 'n do chuir an duine a cheisd air Criosd, "A Thighearna, co dhiubh is e beagan no mòran a tha d' iobairt-rèite comasach air teàrnadh?" Bhitheadh a cheisd iomchuidh, agus fhreagradh Criosd i, "Is leòr an iobairt ud airson mhiltean a dh' anamaibh,

agus tearnaidh i sluagh nach 'eil neach air bith comasach air aireamh, de na h-uile chinnich, agus threubhan, agus shlòigh, agus theangaibh (Taisb. vii. 9). Ach o 'n is e ceisd annasach a bh' ann, agus cha-n e ceisd le sùil ri cleachdadh a leantuinn, fhreagair Criosd mar a fhreagair e Nicodemus (Eoin. iii. 2) le bhi a treòrachadh 'aire a dh' iounsuidh na puing a bhuineadh do anam a bha ag iarraidh slàinte bhi aige 's an amharc. Oir gun teagamh is e an doigh a 's fearr air aithneachadh co dhiubh is e beagan no mòran a tha stigh, a dhol a stigh do 'n tigh sinne fein, agus an sin chi sinn.

*Am freagradh mu'n Gheata Chumhann.*

Thionndaidh an Tighearn ris an duine, agus thubhairt e an éisdeachd an t-sluaigh, "*Deanaibh spairn gu dol a steach air a gheata chumhann!*" Gun a bhi bruidheann air an aireamh a bhitheadh air an tearnadh no air an call, na caomhain saothair, na doichioll iobairt, chum gun ruig thu air "a gheata chumhann" an geata a tha treòrachadh chum lathaireachd Dhé. Cuir uait gach ni a bhacas thu, agus ruig air a gheata. Cuir uait gach ceisd dhiomhan, agus na gabh fois gus am faigh thu dol a steach air a gheata cia b' e cho cumhann 's a dh' fhaodas tu 'fhaighinn.

An "*geata*" tha so,—ciod e? Is e ni leigeas neach a stigh a th' ann. Tha e 'labhairt mu fhosgladh a rinneadh, air am faod daoine dol a steach —fosgladh a dh' ulluicheadh, air a dheanamh chum feuma. Tha an samhladh a labhairt mu Chriosd agus a shlainte; oir is ann annsan a gheibhear geata air an tigear fagus do Dhia; mar a tha e sgriobhta "*Tridsan* (mar gheata) thu slighe againn troimh aon Spiorad chum an Athar" (Eph. ii. 18). Tha maitheanas ullamh aig Criosd, an t-Eadarmheadhonair; air chor us gu'm faod sinn a ràdh, An so tha geata aig am bheil na h-ursuinnean, an t-ardorus, agus an starsnaich air an comharrachadh le 'fhuil dhorta. Cha-n 'eil agadsa ri Dia a dheanamh toilichte, is ann tha agad tighinn chum a dheaghghean, agus 'fhaicinn a nochdadh fìreantachd dhuit ann an Criosd. Am bheil thu 'n ad anam fo cheisd? Sguir de dhaoinibh agus d'en fhéin. Dean spairn an aghaidh na dh 'fhaodas bhi 's an rathad,—leithid 'us nach 'eil thu naomh gu leòr airson Chriosd, no nach 'eil fuath agad do 'n pheacadh, no gu bheil thu féineil ann an tighinn, no nach 'eil gu leòr de dhearbhachd agad, no de mhiann, no de dh' fhaireachadh iomchuidh. Cuir an aghaidh a bharail mar an ceudna gu 'm feum creidimh bhi agad mu 'n tig thu gu Criosd. Cha-n ann air an son sin tha an geata; is e an geata fosgailte Criosd, 'us cha-n e an creidimh, oir is e creidimh a bhi gabhail ris mar an geata fosgailte; 'us cha-n e naomhachd no mi-fheinealachd, oir cha-n urrainn sinn bhi naomh no mi-fhéineil gu 's am bheil sinn air Criosd fhaotainn, agus mar sin an taobh a stigh do 'n gheata; cha-n e dearbhachd no miann bheò; air is ann a chuireas iad sin sinn gu Criosd, mar a chuireas fras de chlachan-meallain am fear-turuis chum fasgaidh.

"Ach tha an geata *cumhann?*" Tha, ann an aon seadh, tha. Tha Criosd a labhairt air amaibh mu nithibh mar a tha daoine 'g am faicinn; agus tha e 'deanamh sin an so. Tha sinn a faicinn a gheata so "*cumhann.*" Their sinn ann an ardan ar cridhe nadurraich, Nach 'eil slighe againnn ach sud? Nach 'eil slighe ann ach Criosd a ghabhail chum fireantachd agus toillteanais troimh an urrainn mi bhi réidh ri Dia? Tha sinn suidhichte 'n a aghaidh le ar reuson feolmhoir, agus is e sinne tha 'g a fhàgail "*cumhann*" le ar breitheanas cruaidh air. Ach ann am fìrinn thu e farsuinn air chor 'us gu 'm faod peacach 's am bith no aireamh mhòr pheacach dol a steach air ball troimhe. Shaoil le peacaich a tha fad as uaithe riamh gu 'n robh e "cumhann" agus

cruaidh; dìreach mar dhaoine a shaoileadh gu 'n robh dorus tighe mhoir ghreadhnaich beag agus cumhann, 'n uair a shealladh iad sios troimh da shreath fada de chraobhan mòra, ged a dh' fhaodadh a bhi 'n uair a thigeadh iad faisge gu 'n robh e mòr agus farsuinn. Is ann mar sin tha e an so. An uair tha sinn fo imcheisd an toiseach ag amharc o fhad as air an dorus tha an cridhe a togail amharuis, agus eagail, agus a faicinn amluidhean, air chor 'us gu bheil dorus Dé, air am bheil na fireana a dol a steach ro chumhann ann am beachd au anama. Ach thig d' a ionnsuidh, seas fa a chomhair, tuig gu' n gabh Dia ris a pheacach a ghabhas ri Criosd mar 'fhireantachd uile, agus gu 'n gabh e ris air ball; agus an sin cha mheas thu cumhann e. Is e "geata an Tighearn' a tha' ann air an deachaidh na miltean a steach, agus chithear gus an la an diugh gu 'n ruig iadsan uile a thig chum Dhe troimh Chriosd" air a dheagh-ghean gu h-iomlan agus air ball, air a gheata so.

*Mòran air an druideadh a mach.*

Tha so uile fior. Is e geata fior a th' ann, agus e a ghnàth fosgailte, fosgailte do pheacach air bith, oir faodar a ràdh gu bheil sgriobhta os a chionn, "Air a naomhachadh *air ar son-ne*" (Eabh. x. 2). Tha an Spiorad Naomh a ghnàth a treòrachadh pheacach a stigh air a' gheata mhor so, oir is e *iompachadh* an Spiorad a bhi 'toirt an anama chum Chriosd, an dorus fosgailte,—Criosd ar fireantachd. Ach tha ni cudthromach air a radh le Criosd an uair a tha e 'cur impidh air daoinibh a thighinn a stigh air an t-slighe so. "Deanaibh spairn" ars' esa, "oir iarraidh mòran dol a stigh nach urrainn dol ann" (Luc. xiii. 24).

Is ann a gheibhear aobhar iad a bhi tighinn gearr anns *nach d'iarr iad an geata* 'n uair a bha e fosgailte romha. Tha an uine goirid anns an da uair dheug aig an duine air an talamh; agus an dream nach ruig air dol a steach, "*nach 'eil comasach* air dol a steach" is iad an dream nach d ' iarr an geata cumhann fhad 's a bha e fosgailte. Dh' fhaodadh iad *tearnadh* iarraidh, ach cha d' iarr iad *an Slannidhear mar a thairg Dia dhoibh e.* No dh'iarr iad air dhoigh leisg e, rathad an eòlais, agus an aonta, agus an aideachaidh; ach cha-n ann le beò-iarraidh agus tlachd. Chuir iad na Sabaidean seachad, toilichte a bhi cluinntinn mu Chriosd, ach gun a bhi 'gabhail ris mar am fireantachd, gus an deachaidh an ùine seachad, agus an "*d' éirich maighistir an tighe agus a dhuin e an dorus.*" An sin tho'sich iad air glaodhaich, mar a sheas iad muigh. A Thighearna, a Thighearna, fosgail dhuinne! Dh' ith agus dh' òl sinn 'n a d fhianuis, agus rinn thu teagasg ann ar sraidibh! (25, 26). Ach is e freagradh uamhasach a gheibh an glaodh, freagradh nach fhàg srad de dhòchas aca,—"*Cha-n 'aithne dhomh sibh!*" "*Cha b 'aithne dhomh riamh* sibh!" "Imichibh uam!"

Gheibhear iomadh fear-aoraidh leisg, iomadh fear-aideachaidh eudmhor, an taobh muigh de 'n gheata. Bithidh mìltean aig an robh dòchas ri flaitheanas, agus a rinn ùrnuidh, air an taobh a muigh,—agus sin a chionn nach tainig iad dlù do Dhia air bhonn ùmhlachd agus fola Chriosd, fireantachd iomlan an Fhir-shaoraidh. Bithidh mìltean aig an robh éisdeach l an t-soisgeil, 'n a thoilinntinn a mhàin, a mheas nithean eile na 's mò na tearnadh an anama, a bha deigheil air a bhi air an tearnadh, ach nach do ghabh riamh ri iobairh-riarachaidh Chriosd, air an taobh a muigh. Bithidh leithid 's a phill air ais, mar a rinn bean Lot, air an taobh a muigh; agus an dream a chriothnaich uaireigin mar a rinn Felics, a dh' iarr uair na bu chothromaich. Dh' éirich an maighistir na bu luaithe na shaoil leo, agus bha iad *air an cur a mach* (earr. 27). Ach cha-n fhaighear a h-aon air a dhruideadh a mach a thainig chum Dhia troimh Chriosd.

*Mòran air an dùineadh a stigh.*

"*Chi sibh Abraham, agus Isaac, agus Iacob, agus na faidhean uile ann an rioghachd Dhé.*" Sluagh sona an sin! agus chi an dream a dhruidear a mach an sin iad! Bithidh an sealladh ud air a thoirt doibh, chum gu 'n aidich iad mu dheireadh an amaideas ann am bhi dearmad spairn a dheanamh chum ruighinn air an t-sonas ud, agus gu 'm faic iad an dream a rainig air gu 'r ann air an dorus chaidh iad a steach. Tha Abraham an sin, agus rainig e air a bhi stigh thar iomadh amluaidh, a fàgail iodhalan, dùthcha a shinnsearachd, cairdean, socair, agus a leigeadh a thaic air focal Dhé a mhàin. Tha Maois an sin, a chuir uaith dòchas á crùin agus saoibhreas na h-Eiphit chum gu 'm bitheadh cinnteas aige air dol a stigh air a gheata so. Agus miltean eile a rinn spairn air ruighinn air a gheata a dh' aindheoin peacaidhean-cuairt, a dh' aindheoin fuath' an t-saoghail, agus a dh' aindheoin a dheagh-ghlean, a dh' aindheoin an fhéin agus an diabhuil, bithidh ian an sin. Chuir iad a thaobh gach ni a bhagair am bacadh o ruighinn air slainte Dhé. Cha-n 'eil aithreachas air a h-aon dhiubh sud airson a shaothar a rinn e, na trioblaidean a dh' fhuiling e, an fhéin agus an toilinntinn a cheus e, a chall, agus 'obair.

Cha-n 'eil e sàbhailt bhi fuireach airson dhaoine eile; dean air do shon féin. Feumaidh duine snàmh air a shon féin 'n uair a bhrisear an long. Tha Criosd ag ràdh ann an Soisgeul Mhata (vii. 14) gu 'r tearc iad a tha ag amais air." Ch-n 'eil ciall anns a pheacach a bhi ag ràdh "Mur 'eil mise air mo thearnadh ciamar a dh' éireas do na miltibh a tha na 's aindiadhaidh na mi?" Bhàsaich làn saoghail de dh' anamaibh 's an tuil, agus cuimhnich gu 'r ainmic a tha mòran air an tearnadh ann an aon àite, ged a thachaireas 'n uair a bhitheas muinutir thearuiute Dhé air an tionail do aon àite, gu'm bi "sluagh mòr, nach 'eil neach air bith comasach air aireamh" ann (Taisb. viii. 9). Agus is e am mealladh a 's mo uile do dhuine a bhi a meas, ged a tha Dia a tairgseadh slainte dhoibh-san a bhris an lagh, gu 'n dean e trocair orra-san a shaltras fo 'n cois slainte Chriosd. "Cha duine Dia gu 'n deanadh e breug;" agus mhionnaich e, "An neach nach creid ditear e" (Marc. xvi. 16).

Tha cuid ann a tha 'feuchainn ri iad fhéin ullachadh chum dol a stigh air a gheata. Tha iad *a toirt oidheirp air a bhi creidsinn*, 'us cha-n ann a cumail roimh an inntinn na firinnean mora 'tha r' a chreidsinn. Riusan theireadh sinn, Sguiribh de'r n-oidheirpibh féin, agus bitheadh Criosd mar na h-uile agaibh. *A mhuinntir oige* a leughas so, "deanaibh spairn" chum agus a dh' aindheoin buairidh, a dh' aindheoin ribeachan an t-saoghail agus miannan na feola, gu' m faigh sibh *an geata* nis. Faodaidh bhi nach bi cothrom eile agaibh; oir faodaidh "Maighistir an tigh éiridh" gu luath, agus an dorus a dhruideadh.

Sibhse tha stigh *air a gheata*, cuimhnichibh focail Chriosd air an labhairt aig an àm cheudna (Luc xiii. 30) "*Agus feuch tha daoine air dheireadh a bhitheas air thoiseach, agus air thoiseach a bhitheas air dheireadh.*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR, 1868.


## AN SLABHRAIDH UAMHASACH.

(THE TERRIBLE CHAIN.)



THA sgeul aca an ceann shios Lunnuin mu ni iongantach a thachair ann an sin o cheann corr 'us tri fichead bliadhna, an uair a bha Rotherhithe 'n a fhasach de dh' achaidhibh arbhair, le beagan tighean-osda agus tighean luchd-oibre air an suidheachadh an so 'us an sud 'n am measg. Cha-n 'eil fhios againn am bheil an sgeul fior; ach co dhiubh tha no nach 'eil, agus is e is coslaich nach 'eil e uile gu léir gun bhonn, tha e 'n a shamhladh air ni anns am bheil fìrinn mhòr.

Tha e air a ràdh, là de 'n a bh' ann, n' uair a bha am feasgar ann, agus a mhuir air tràghadh, ri am reothairt, 's an amhainn Thames, gu 'n do ghabh "Sgiobair" soithich, a bha air tighinn o thìr chéin, agus a bha air acair mu choinnimh Rotherhithe, bàta beag gu dol air tìr. Bha e deigheil air tìr a ruighinn, agus mu 'n d' rinn am bàta ach beantuinn rìs a chladach, leum e as, agus air dha ordugh 'thoirt do na daoinibh fuireach ris an sin aig aon uair deug, choisich e le cabhaig suas an traigh.

Thug na daoine, mar a dh' iomair iad air ais a dh' ionnsuidh an t-soithich, an aire, gu 'n do thuislich e, agus an sin gu 'n do sheas e. Dh' amhairc iad air le iongantas agus air dhoibh faicinn nach do ghluais e, ach gu 'n ann a smèid e orra, thill iad agus thug iad an aire gu 'n do ghlacadh a chos ann an slabhraidh mòr iaruinn, a bha 'n a luidhe tarsuinn air an t-slighe, 'us do nach do mhothaich e. Bha e cho dian 'n a choiseachd gu 'n deachaidh a chos stigh ann an aon de na fàinnibh, agus cha b' urrainn e a toirt air

ais, oir cha gheilleadh an t-iaruinn agus cha tigeadh a chos as a ghreim. Bha e an sin an sàs, agus an toiseach is ann bha e 'g a mheas 'n a aobhar gàire, oir shaoil leis nach fhad a bhithcadh a chuid daoine 'g a leigeadh as. An duine bochd! Rinn iad an dichioll ach cha b' urrainn iad a dheanamh. Na h-uile toinneamh 'us tarruing a dheanadh iad, bha a chos fhathasd 'an greim. Cha lùbadh an t-iaruinn, agus is ann bha a' chos ag atadh, agus cha-n fhad gus an robh gàire a chaiptein air tionndadh gu eagal 'us imcheisd.

Is e seann slabhraidh a bh' ann, le fainnibh mora, air ceangal ri *buoy*, agus e air fhàgail ris ri àm muirtraigh. Ciod e 'ghabhadh deanamh? Cha robh mòran sluaigh faisg air laimh; thionail beagan daoine timchioll do 'n duine bhochd, ach b' aobhar gàire leo cuideachd e, agus an uair a chunnaic iad gu 'n robh cunnart ann, cha robh ciall no tonuisg aca chum an ni ceart a dheanamh. Shònraich a h-aon diubh gu 'n gearradh iad an bòta dheth; rinn an caiptean sin le a sgein ach cha tigeadh a' chos air ais; thubhairt fear gu 'm b' fhearr fuil a leigeadh as a chois; chaidh sin a dheanamh, ach cha robh aig ach gu 'n d' rinn call na fola na 's laige e. Dh' fhalbh an ùine luachmhor, 'us bha an oidhche tighinn 'n uair a thubhairt fear gu 'm b' fhear an slabhraidh a ghearradh. Rinn na daoine gàire bheag, ach thainig gruaim air aghaidh a chaiptein mar a chual' e neach ag radh le guth iosal, "B' usa a chos a ghearradh no an slabhraidh." An e gu 'n deanadh iad duine bacach dheth òg! Ciod e bu chiall doibh? Bha fearg air, 'us thoisich e air mionnachadh gu 'n oibricheadh iad seachduin mu 's caillcadh esan a chos. Ach thug sealladh beag a thug fear d' a chuid daoinibh air gu 'n tug e sùil as a dheigh, agus thainig snuadh bàn air 'aghaidh 'n uair a thug e an aire mar a bha a chùis. Bha *lionadh na mara* air a bhàta aige thoirt dlù dha, agus cha b' fhada gus am bitheadh doimhneachd uisge a bhàthadh e 's an àite 's an robh e 'n a sheasamh. Bha e 'n a thosd; dh' amhairc na daoine air a chéile gun fhios ciod e a dheanadh iad, agus an sin thubhairt fear de na daoinibh ris, "Is fearr cos a chall no beatha a chall!" agus thubhairt gach neach gu 'm b' eadh? Mu dheireadh ars' an caiptean, "Cuiribh a dh' iarraidh lighich air ball." Agus cha bu luaithe a thubhairt, na dh' fhalbh teachdaire 'g a iarraidh.

A leughadair, am bheil cordadh 's am bith eadar a chùis ud agus do chuis féin? Theagamh nach léir dhuit ciamar a b' urrainn a leithid a bhi, agus gu bheil a cheisd 'cur iongantais ort. Stad, ma ta, agus cnuasaich. Nach 'eil slabhraidh uamhasach 'g ad cheangal? no am bheil thu trid gràis Dhé air do shaoradh o chumhachd, agus o chionta *peacaidh?* Mar 'eil, faic do chor. Sin thu, 'an greim, greim iaruinn, agus an cunnart do bheatha! gun chomas air thu féin a shaoradh, no air cabhar fhaotainn o dhaoinibh eile. Agus seall air do dheigh. An léir dhuit na tha 'tighinn ort? An lionadh a tighinn, tuil uamhasach, chinnteach *feirge Dhé an aghaidh peacaidh.* Chaidh thu mach gu suilbhir air maduinn shoilleir do bheatha; do chridhe làn dòchais, agus spionnadh na h-oige 'g ad ghiùlan air adhart. Cha-n fhaca tu ribe Shàtain. Cha do smuainich thu air cunnart; ach, mo chreach! mu 's robh fhios agad, bha thu 'an sàs, agus ann an cunnart mòr. Fhuair thu thu féin leis an eucoir air tighinn gu bhi 'n a chleachdadh agad, agus ged a bu bheag agad an toiseach e, agus thu am barail nach bu duilich dhuit tighinn as, fhuair thu a chaochladh a dhearbhadh ort. Mar is mo a dh' fheuch thu ri sud a chuir uait is ann is cruaidhe bha an greim a ghabh e dhiot. Dh' iarr thu cabhar o chàch ach is ann a dh' fhàg e do chuis na 's miosa.

Theagamh gu 'n do thuig thu nach e mhàin gu bheil dragha mòr ann am bhi 'a ad thràill ceangailte le slabh-

raidh a pheacaidh, ach gu bheil cunnart na 's mò ann. Theagamh gun do chriothnaich thu 'n uair a smuainich thu "gu 'r e tuarasdal a pheacaidh am bàs," agus gu 'r e th' anns a bhàs do 'n pheacach "*Sgrios siorruidh o làthaireachd an Tighearna.*" Oh! an léir dhuit d' fhior chor—do chunnart mòr? An ùine a teicheadh gu luath, cuan mòr na bith-bhuantachd, le a thonnaibh fuara, cudthromach, a tighinn na 's fhaisge agus na 's fhaisge; a' bheatha tha 'làthair a dol an giorraid gach là; am bàs a dlùthachadh agus thusa gun ullachadh agad chum coinneachadh ri d' Dhia, agus gun chomas air a sheachnadh. "*Tha e air a chomharrachadh do dhaoinibh aon uair bàsachadh, agus an deigh so am breitheanas.*" Cha-n 'eil ach ceum eadar thu agus am bàs, agus eadhon a nis, "*tha am Breitheamh 'n a sheasamh aig an dorus.* Ciod e a ni thu?

An urrainn an duine truagh ud ràdh ris na tonnaibh, An fhad-sa 'thig sibh agus cha tig na 's fhaide? Cha-n urrainn. Cha gheill iad; is coma leo a chuid truaighe! Chomharraich guth uile-chumhachdach dhoibh an criochan, agus mur gluais esan, is éigin do na tonnaibh thighinn thairis air. An urrainn e an slabhraidh a tha 'g a cheangal a bhriseadh, agus dol as o na tonnaibh? Cha-n urrainn. Tha an t-iaruinn fuar 'toirt dùbhlann da—tha an slabhraidh gu sàmhach a nochdadh a neirt.

Oh, a leughadair, nach ann mar so tha e leat?

Ach, nach 'eil cabhar ann? Och, tha, ars' anam bochd fo dhearbhadh air peacadh agus breitheanas ri teachd. Tha! is eigin dhomh spairn a dheanamh. Is léir dhomh an cunnart. Tha mi 'rùnachadh prìs mhor a phaigheadh! Spionaidh mi asam an t-sùil dheas so, agus gearraidh mi dhiom an làmh dheas so a tha 'g am bhrath cho tric, chum gu 'n teid mi as o léir-sgrios. "Is fearr cos a chall, na beatha a chall!" Tha sin fior. Agus is ann mar sin shaoil leis a chaiptean mar a dh 'fhalbh na mionaidean, agus mar a thug lionadh na mara air an luchd-amhairc teicheadh, agus air an uisge gu'n d' fholaich e a chosan fo chobhar gheal. Mu'n d'thainig an lighich is beag a shaoil leis de chall na coise, agus is ann a bha fadachd air airson na sgeine. Thainig an lighich mu dheireadh, ach bha eagal air 'n uair a chunnaic e mar a bha a chùis. Is e thubhairt e, nach robh doigh air a chos a ghearradh ann an leithid a shuidheachadh; b' éigin a chos a thoirt deth o alt na sliosaid, agus cha robh innealan aigese mu choinnimh leithid a ghearradh. Rachadh e 'g an iarraidh 'us bheireadh e cabhar leis gu h-aithghearr. Dh' fhalbh e le cabhaig, agus bha e uair a dh' ùine air falbh. Bha an caipteau nis gu truagh leis féin 's an uisge; bha an sluagh air an tràigh a labhairt air mar a dh 'eireadh dha. Thug bean chaoimhneil leatha biadh 'us thug i dha e, agus caithir chum suidhe, ach bha an t-uisge ro dhomhainn airson suidhe fada. Thug na daoine leo am bàta, agus dh 'fheuch iad ri misneach a thoirt da; agus bha na h-uile sùil ag amharc 's an dorcha dh 'fheuchainn am faiceadh iad an lighich, an aon dòchas a bh' ann, a tighinn. B 'fhad a bha e, 'us gun fhios carson, ged a bha na h-uile mionaid luachmhor. Bha an lighich eagallach, cha do thaitinn an gnothuch ris, agus dh 'fhuirich e ri cabhar; agus an uair a thàinig e mu dheireadh, b' éigin an duine a ruighinn ann am bàta. Thug iad oidheirp air a ghearradh gun a bhi comasach air a dheanamh, agus an sin thubhairt iad gu 'n robh e do-dheanta 's an t-suidheachadh 's an robh an duine,—oir bha am bàta 'ga luasgadh leis a mhuir, agus bha an duine cho anmhunn nach b' urrainn e ach gann seasamh. Thubhairt iad gu 'n robh cunnart ann doibh thighinn fo bhinn an lagha airson a' bheatha thoirt de 'n duine; agus a dh' aindheoin a ghuidhe agus a dheòir dh' fhàg iad an sin e! cha b' urrainn iadsan no neach eile dad a dheanamh, ged a bha sluagh mòr

air cruinneachadh air an tràigh. Bu chruaidh do 'n chaipteau a ghabhail a stigh gu 'n robh am bàs aig an dorus; ach rinn e mu dheireadh e, agus bha e 'cur an céill briathran tiomnaidh aithghearra do na maraichean, agus litir d' a mhnaoi a gabhail a chead dith, 'n uair a dh' éirich an t-uisge a dh' ionnsuidh a bhilean, agus a dhùin e 's a ghlugraich os a chionn! An uair a thraogh an t-uisge an oidhche sin, bha corp gun tuar 'n a luidhe air a ghaineimh, ceangailte le cois air atadh ri slabhraidh mòr iaruinn!

Oh, a leughadair, am bheil do chrioch dheireannach gu bhi mar sud? Tha thu air do ghlacadh 's an ribe. Is fada gu leòr thu a 'cur a thoradh ann an neo-shuim. Theagamh gu 'r aithne dhuit do chunnart. Ciod e 'tha thu a deanamh chum dol as uaithe?—ag earbsadh á cuilc bhrùit, a toirt oidheirp dhiomhan mar a bha esan? *Oh! taing do Dhia, gu bheil cothrom agad nach robh aigese!* Tha neach ri do thaobh, Neach a tha "cumhachdach chum tearnadh"—Neach

"A chlaoidheas cumhachd peacaidh mhaithte,
Do 'n phriosanach 'toirt saorsa;
Le 'fhuil ni glan an t-aingidh 's bréine,
Thug dhomhs' dol as o dhaorsa!"

Agus is leòr *dhuitse* e cuideachd ma dhearbhas tu e. Cha-n urrainn neach do thearnadh ach Iosa; ach is urrainn Iosa. Faodaidh tu oidheirp a thoirt air do pheacadh a chur uait, ach as 'eughmhais-sa cha-n urrainn thu ni air bith a dheanamh. Faodaidh tu bhi air do shàruchadh le faireachadh air do chionta. Faodaidh tu criothnachadh mar na deamhnan, am fianuis breitheanais, fo bhuaidh an eagail aig am bheil àmhghar. Ach cha dean sin do theàrnadh. Faodaidh tu na h-uile h-ainm eile tha fo 'n ghréin fheuchainn, gun chabhar fhaighinn. Is e esan a mhàin do 'n ainm *Iosa*, oir is urrainn e "*a phobull a theàrnadh o 'm peacaidhean*," o 'n cumhachd, an cionta mòr, am peanas siorruidh.

Is urrainn aon fhocal as a bheul-sa an slabhraidh a bhriseadh, agus an cunnart a thionndadh air falbh. "*Tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit; imich ann an sìth; imich, agus na peacaich na 's mò.*" Is urrainn esan peacadh a mhaitheadh, a chionn gu 'n do ghiùlain e a pheanas e fèin. Is urrainn da breitheanas a thionndadh a thaobh, oir cheadaich e do na tuinn agus na stuaighean aig dol thar a chinn féin air do shon. Oh, a leughadair! an àite bhi 'g radh "sith agus tearuinteachd," an uair a bha sgrios obann a tighinn ort, an àite a bhi caitheamh ùine ghoirid an aoin "latha slàinte," ann am bhi 'g a iarraidh 'n ad rathad féin, pill ris-san a tha "*ullamh chum do theàrnadh.*" Pill a dh' ionnsuidh an Ti a chaidh 'cheusadh, an neach "*a ghiùlain ar peacaidhean 'n a chorp féin air a chrann,*"—a bhàsaich, "*am fìrean ann an àite nan neo-fhìreana, chum gu 'n tugadh e sinne gu Dia.*" "Bhris e na geatachan umha, agus ghearr e sios na croinn iaruinn" gu minic roimhe so, a toirt phriosanach Shàtain a mach á daorsa a pheacaidh agus á sgàile a bhàis. Earb do chùis ris ann an creidimh fìor, agus ni e a leithid air do shonsa. Earb d' anam ri Iosa; gabh fois ann mar do Shlànuidhear. "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, *agus bithidh tu air do theàrnadh.*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS A GHEAMHRAIDH, 1868.

## AN DACHAIDH.

"A Thighearna, bha thusa a' d ionad-comhnuidh dhuinn o linn gu linn."—SALM XC. 1.

("OUR HOME.")




Is i an deicheamh Salm thar ceithir fichead an aon Salm a rinneadh le "Maois, an duine le Dia." Tha i 'leigeadh a ris faireachadh an duine naoimh sin, mar a chunnaic e an ginealach a threòraich e mach as an Eiphit, a bàsachadh anns an fhàsach. Co a ghabhadh iongantas ged a theireadh e, "A Thighearn', is tu ar n-ionad-còmhnuidh." Tha sin uile 'n ar n-eilthirich agus 'n ar luchd-cuairt air an talamh, agus cha n 'eil a h-aon againn a mhaireas. "A Thighearna, is tusa ar dachaidh."

A leughadair, tha mi iarrtuinneach air dà ni a tharruing o na briathraibh a dh' fhaodas bhi chum maithe dhuit. Thoir d' aire dhomh an uair a labhaireas mi mu 'n dachaidh a 's fearr.

I. *Ciod e an saoghal.*

Is e saoghal sgiamhach a th' ann air iomadh doigh. A chuid fairgeachan 'us amhnaichean, a mheas 's a bhlàth, a laithean 'us 'oidhcheachan, tha iad uile, uile sgiamhach 'n an àite féin. Ach sgiamhach mar a tha iad tha iomadh ni a tha ag innseadh nach e ar dachaidh e. Is e th' ann tigh-osda, pailliunn, tigh-sgàile, tigh-fuirich car ùine, sgoile-eideachaidh. Ach cha-n e an dachaidh e.

Is e saoghal *caochlaidheach* a th' ann.

Tha na h-uile ni timchioll oirnn a gluasad, a dol am mugha, a teicheadh air falbh. Tha teaghlaichean, fearann, uachdaranan, tuath, luchd-oibre, luchd-ceirde, a sior ag atharrachadh. Is ainmig a gheibhear an t-aon ainm ann an tigh ri linn tri ginealaichean an deigh a chéil. Cha-n fhaodar dachaidh a ràdh ri saoghal a dh' atharraicheas cho tric.

Is e saoghal *trioblaideach, mealltach* a th' ann. Cò bha riamh beò leth-c eud bliadhna nach d' fhuair sud a bhi fior? Trioblaidean aig muinntir phosda, agus trioblaidean acasan nach 'eil—trioblaidean le cloinn, agus le braithrean 'us peathraichean—trioblaidean troimh airgiod agus troimh slàinte a chuirp—cia lionmhor iad. Agus gun an deicheamh cuid aca bhi follaiseach do chàch. Cha-n fhaodar dachaidh a ràdh ri saoghal a tha cho làn trioblaid 'us meallaidh.

Is e saoghal *a tha bàsachadh* a th' ann. Tha am bàs air gach laimh. Is ainmig a thionaileas cairdean nach bi caithir no caithir falamh 's a chuideachd. Is tearc iad a ràinig deich bliadhna fichead a dh' aois, nach urrainn iomradh a dheanamh air cairdibh grádhaichte a tha nis, ged is beò an cuimhne 's a chridhe, marbh 's an uaigh. C' àite am bheil ar n-aithrichean agus ar màthraichean? C' àite am bheil ar minisdearan, agus ar luchd-teagaisg? C' àite am bheil ar braithrean agus ar peathraichean? C' àite am bheil ar fir agus ar mnathan? C àite am bheil ar coimhearsnaich agus ar cairdean? C' àite am bheil ar seann luchd-aoraidh le 'n cinn liath urramach a b' àbhaisd, ri 'r ceud chuimhne, a bhi 'feitheamh air tigh an Tighearna? Cia lionmhor iad a dh' fheumas a ràdh, "Marbh, marbh, marbh! Tha na neòineanan a fàs air na h-uaighean aca, agus tha sinne 'n ar n-aonar," Cha-n fhaodar dachaidh a ràdh ri saoghal tha cho lán de 'n bhàs.

Is e saoghal a *sgapas agus a roinneas* a th' ann. Tha teaghlaichean a sgapadh a ghnàth, agus a dol gu iomadh àite. Cia ainmig 's a chruinnicheas buill teaghlaich a rìs an deigh do 'm pàrantan dol 's an uaigh. Is ainmig de rìreadh a gheibhear clann an aoin teaghlaich air an leigeadh mu dheireadh 's an aon chladh, no ann an sìth r'a chéile gus an tig a chrioch. Cha-n urrainn saoghal 'tha cho làn roinnean 'bhi 'n a dhachaidh.

A leughadair, is seann nithean sin. Cha-n 'eil maith ann am bhi 'gabhail iongantais riu. Is e meas searbh a pheacaidh iad, agus toradh brònach an leagaidh. Thainig caochladh, trioblaid, bàs, roinn, uile stigh do 'n t-saoghal 'n uair a pheacaich Adhamh agus Eubha. Cha-n fhaod sinn a bhi 'talach. Ach cha-n fhaod sinn di-chuimhneachadh na 's mò, cha-n fhaod gu bràth nach e an saoghal ar dachaidh.

Am bheil thu òg? Am bheil thu a faicinn gach ni timchioll ort soilleir, suilbhir, sona? Am bheil thu a meas gu'r ro ghruamach mo bheachd-sa de 'n t-saoghal. Thoir an aire. Cha-n abair thu sin a dh' aithghearr.

Am bheil thu a cinneachadh 's an t-saoghal? Am bheil bàs, tinneas, mealladh-dochais, bochduinn, trioblaidean teaghlaich, air dol seachad air do dhorus gu so gun tighinn a stigh? Thoir an aire. Cha d' rainig thu fhathasd an taobh thall. Na leig d' aigne air na nithibh a tha bhos.

Am bheil dachaidh shona agad, far nach d' fhuaireadh fhathasd tinneas, no bàs, no bochduinn, no dealachadh, no aimhreite? Bi taingeil air a shon! Ach thoir an aire. Cha mhair sin gu bràth. Thig crioch air; agus ma tha thu glic, cha dhi-chuimhnich thu gu bheil an ùine goirid agus gu-n teich cumadh an t-saoghail so seachad. (1 C r. vii. 29–31.)

II. *Na tha Criosd eadhon anns a bheatha so do fhior Chriosduidhean.*

Is e neamh gun amharus dachaidh dheireannach an fhior Chriosduidh, 's an gabh e comhnuidh fa dheoidh. D' a ionnsuidh tha e sior choiseachd. Gach là tha e 'tarruing na 's fhaisg

air. "Tha fios againn nan sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a phailliuin so gu bheil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le lamhan, siorruidh anns na neamhan." (2 Cor. v. 11.)

Ach nach 'eil dachaidh ann do 'n anam a nis? Nach 'eil aite-còmhnuidh spioradail ann a dh' ionnsuidh am faodar teicheadh 's an t-saoghal aonaranach so chum fois agus sìth fhaotainn? Buidheachas do Dhia is furasd a cheisd ud a fhreagairt. Tha dachaidh ann dhoibhsan a tha ri saothair agus fo thròm eallach, agus is e an dachaidh sin Criosd. Is e bhi aig ar dachaidh gu spioradail anns a bheatha so, Criosd 'aithneachadh troimh chreidimh, beatha creidimh bhi againn ann, a bhi 'chomhnuidh ann troimh chreidimh, a bhi teicheadh d' a ionnsuidh 'am measg gach stoirm coguis a dh' fhaodas éiridh, feum a dheanamh dheth mar dhìdean ann an uile laithean ar n-airce. Is e Criosd an dachaidh 's an t-seadh a 's airde, do uile pheacaich a chinne-dhaoine a chleachdas Criosd troimh chreidimh air an do'gh so. Faodaidh iad a ràdh le fìrinn, "Is coigrich agus luchd-cuairt sinn air thalamh, agus gidheadh tha dachaidh againn."

A leughadair, de na h-uile cosamhlachd fo am bheil Criosd air fhoillseachadh do dhaoinibh, cha-n 'eil a h-aon 's a bheil na 's mò misnich agus sòlais na an aon a th' againn an so. Cha-n 'eil focal 's a chainnt againn a 's taitniche agus a 's blàithe na 'm focal sin dachaidh. Is ann air an dachaidh a tha na smuaintean a 's millse againn. Tha Criosd d' a phobull na tha an dachaidh a 's blàithe agus a 's sona do 'n luchd-còmhnuidh. Ann am meadhon saoghail làn bàis 'us caochlaidh, 'us mealladh-dòchais, tha ni aig an fhior Chriosduidh nach urrainn cumhachd air thalamh a thoirt uaithe.

Cha-n 'eil dachaidh ann cosmhuil ri Criosd! Annsan tha *àite do na h-uile*. Cha bhi a h-aon gun làn dìth am beatha, agus cha n fhaigh a h-aon diùltadh. Ciod e ged a bu tu 's na laithibh a dh' fhalbh an neach bu truaillidh uile, seirbhiseach a pheacaidh, namhad na h-uile fìreantachd, Phairiseach de na Phairisich, Sadusach de na Sadusaich, cis-mhaor de na cis-mhaoir. Faodaidh sin uile bhi air a mhaitheadh, 'us air a dhubhadh as. Tha dachaidh agus dìdean ann far am faod thu dol a stigh eadhon an diugh. Is e an dachaidh sin Criosd. "Thigibh do 'm ionnsuidh," tha e a 'glaodhaich. "Buailibh, agus fosgailear dhuibh."

Cha-n 'eil dachaidh ann cosmhuil ri Criosd! Tha caoimhneas gun chaochladh ann, foighidin, agus *cleachdadh caomh do thaobh na h-uile.* Cha bhuin e gu garg ri neach air bith a ruigeas e. Tha an Spiorad naomh air a chur 'n an cridhe, agus a gabhail còmhnuidh annta, mar ann an teampull. Tha seòladh, treòrachadh, agus teagasg air ullachadh dhoibh gach là. Ma theid iad air seacharan, bheirear air ais do 'n t-slighe cheirt iad. Ma thuiteas iad, togair iad a rìs. Ma pheacaicheas iad le 'n deòin, smachdaichear iad chum am maithe. Ach is e an gràdh riaghailt an tighe uile.

Cha-n 'eil dachaidh ann cosmhuil ri Criosd! Annsan cha-n 'eil *atharrachadh* 's am bith. Sean 'us òg, is maith leis iadsan uile 'thig d' a ionnsuidh, agus cha ghabh e sgìos de mhaith a dheanamh dhoibh. Tha an dachaidh aimsireil, mo chreach, gu tric làn caochlaidh agus michinnteis. Cha-n aithne dhuit, air uairibh, co fad 's is e dith do bheatha 'bhi ann, no co dhiubh tha toil aig do chairdibh d' fhaicinn no nach 'eil. Ach cha-n ann mar sin a tha e le Criosd. Is e an Ti ceudna e, an dé, an diugh, agus gu bràth.

Cha-n 'eil dachaidh ann cosmhuil ri Criosd! Cha sguir an co-chomunn a thoisich aig an anam ris-sa *gu bràth.* Aon uair 's gu bheil an t-anam air 'aonadh ris troimh chreidimh, tha e air aonadh ris air son na siorruidheachd. Thig dachaidh an t-saoghail so gu crich, luath no mall. Reicear na nithean a bh' ann. Gheibh an

seann sluagh a dh' àitich e am bàs. Ach cha-n 'eil e mar sin le Criosd. Theid creidimh a shlugadh suas le sealladh. Chi sinn aon là le 'r suilibh agus cha bhi feum air creidimh. Aon uair ann an Criosd buinidh sinn do dhachaidh a dh' fhauas gu bràth.

(1.) A leughadair, tha mi a foighneachd dhiot, *Am bheil dachaidh agad do d' anam?* Am bheil e sàbhailt? An d' fhuair e maitheanas? Am bheil e air fhireanachadh? Am bheil e ullamh chum coinneachadh ri Dia?

Bithidh sean aois agus bàs agad mu 'm falbh mòran laithean. Oh, iarr dachaidh bhuan airson d' anam, an t-anam a mhaireas gu bràth! Mu 'm bi e ro fhadalach, iarr dachaidh do 'd anam.

Iarr Criosd, chum gu 'm bi thu sàbhailt. Is anaoibhinn dhàsan a gheibhear mach as an àirc an uair a thig tuil feirge Dhé air saoghal aingidh. Iarr Criosd chum a bhi sona. Cha-n 'eil còir aig aon neach air a bhi suilbhir, aoibhinn, toilichte, socrach, ach acasan a fhuir dachaidh do 'n anamaibh. Aon uair eile tha mi 'g ràdh, Iarr Criosd gun mhoille.

(2.) A leughadair, ma 's e Criosd dachaidh d' anama, *gabh rabhadh o charaid.* Na gabh nàire á do dhachaidh ann an àite no cuideachd air bith.

Cia b' e na shao leas càch, na bitheadh nàire ortsa á bhi 'n ad Chriosduidh. Deanadh iad gàire, no fanoid, no magadh ma thogras iad. Cha dean iad fanoid 'n uair thig am bás, agus aig là a bhreitheanais. Tog suas do bhratach, agus nochd do shuaicheantas. Gabh nàire á misge, cluiche chairtean, breugaibh, briseadh Sabaid, diomhanas, uabhar; tha aobhar agad. Ach cha-n 'eil aobhar airson nàire bhi ort á leughadh a' Bhiobuill, ùrnuidh, agus a bhi ann an Criosd.

Deanadh an neach a choisneas gaire. Cha-n 'eil nàire air an deagh shaighdear á 'Bhan-righ, a bhràtaich, agus a chulaidh. Feuch nach bi nàire ortsa á do Mhaighistir. Na gabh nàire á do dhachaidh.

(3.) A leughadair, ma 's e Criosd dachaidh d' anama, *gabh comhairle o charaid.* Feuch nach tréig thu do dhachaidh.

Iarraidh an saoghal agus an diabhul toirt ort do dhiadhachd a chur uait car seall, agus coiseachd maille riusan. Thoir an aire an uair a thig buaireadh mar so ort. Na tréig do dhachaidh. Mar is fhaide tha thu beò is ann is toilichte bhitheas tu 's an t-seirbhis. Is ann is ullamh a bhitheas tu chum seinn, 's an t-seadh a 's airde, "Cha-n 'eil àite mar an dachaidh."

(4.) A leughadair, Ma 's e Criosd dachaidh d' anama, *gabh ri earail mu do dhleasdanas.* Cuimhnich nach dearmaid thu cothrom air innseadh mu do shonas do chàch. Innis dhoibh SIN, cia b' e àite 's am bheil thu. Innis dhoibh gu bheil dachaidh shona agad.

Innis dhoibh ma dh' éisdeas iad, gu 'm bheil thu a faotainn seirbhis Chriosd 'n a dheagh sheirbhis. Innis dhoibh gu bheil a chuing socrach, agus 'eallach eutrom. Abair ri 'd chairdibh agus do luchd-daimh, ma dh' éisdeas iad, mar a rinn neach o shean, "Thig maille ruinn, agus ni sinn maith dhuit."

*Rev. J. C. Ryle.*

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 [illegible] SQUARE. [illegible]

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH, 1868.

## AN DACHAIDH.



Rugadh an t-urramach Uilleam Chalmers Burns air a cheud là de mhios deireannach an earraich 's a bhliadhna 1815, aig tigh a mhinisdeir ann an sgireachd Dhuin, an siorramachd Forfair, far an robh 'athair 'n a mhinisdear. 'S a bhliadhna 1821 chaidh 'athair do sgìreachd Chill-saoidh, far an do chaochail e 's a bhliadhna 1859.

Fhuair Mr Burns a chuid sgoile, roinn deth 's an dà sgoile sgìreachd aig Dun agus Cill-saoidh, agus roinn eile an deigh sin ann an Abaireadhain, 's a sgoile àrd, agus anns an Oil-thigh. Thainig e rìs a réir a thograidh féin, do Dhun-éidin a dh' ionnsachadh an lagha, ni a rùnaich e a leantuinn. A dh' ionnsuidh an am' so, cha-n fhacas gu 'm bu duine iompaichte e, ged a bha e neolochdach o 'n leth mach. Is e barail luchd-eòlais gu 'r ann an Dun-éidin, fo mhinisdreileachd an Olla Eoin Bruis (a nis ann an eaglais shaoir Aindreais 's a bhaile sin) a thainig an t-atharrachadh mòr air, a dh' easbhuidh air nach fhaic duine rioghachd Dhé (Eoin iii. 3). Bha tuilleadh soluis 's a choinneil na gu'n gabhadh i folach. Air do 'n chridhe bhi air 'atharrachadh, thainig atharrachadh air crioch mhòir a bheatha. Thug e e fhéin do obair a mhinisdreileachd. Fhad 's a bha e a leantuinn an ionnsachaidh an Abaireadhain agus an Glascho, bha e comharraichte mar neach a bha dichiollach, a deanamh fior chosnaidh 'n a shaothair.

Nochd e aigan àm cheudna, cho furasda's a bha e dha cànainean ionnsachadh, ni a rinn mòr chabhar dha am measg chànainean iomarcach China.

'S a Mhàirt 1839 chaidh a bheul fhosgladh chum searmonachadh an t-soisgeil. Bha Raibeart M'Cheine ion-mhuinn aig an àm an droch shlàinte. 'S an earrach sin chaidh e gu Palestin agus chaidh a chomharrachadh gu 'n lionadh Mr Burns 'aite ann an eaglais Pheadair an Dundé, fhad 's a bha e air falbh. An so, ma ta, thòisich Mr Burns a mhinisdreileachd ainmeil.

Bha gluasad mòr spioradail aig an àm ann an Alba. Thachair sin gu h-àraidh an Cill-saoidh, fo mhinisdreil-eachd athar Mhr Burns, an t-olla Uilleam Burns. Ach bha fuaim uisge nis ann. Air De-màirt an 23mh la de dhara mios an t-samhraidh 1839 shearmonaich Mr Burns o'n fhocal, "Bithidh do phobull toileach ann an là do chumhachd" (Salm cx. 3); 'n uair mar a tha 'athair ag ràdh, "tha-chair nithean nach 'eil furasda an inn-seadh. Car ùine cha robh guth an fhir-teagaisg r'a chluinntinn. Bha salm air a sheinn le guth air chrith leis an fhear-seinn agus a' choimh-thionail, aig an robh na deoir 'g an sileadh." Air an ath Dhear-daoin an 25mh là, shearmonaich Mr Burns ann an àite a mhargaidh do 3000 pearsa. Mu 'n àm ud tha Mr Bonar ag ràdh,—"An uair a bha e 'cathachadh air a luchd-éisdeachd le mòr dhùrachd Criosd a ghabhail air ball, leagh an coimh-thionail uile. Bha an Spiorad Naomh mar gu 'n robh e air tighinn orra mar sheideadh gaoithe ro thréin, a lionadh an àite. Bha mòran air an là sin air am bualadh 'n an cridhe; bha an t-ionad naomh air a lionadh le anamaibh muladach, agus fo imcheisd."

Air an 8mh la de cheud mhios an fhoghair thill Mr Burns gu Dundé, far an do nochdadh air an dara là an deigh sin an aon chumhachd fo a theagasg. An sin lean uair nach di-chuimh-nichear am feasd. Thainig a chuid mhòr de'n obair air Mr Burns, agus bha i mòr agus gun tàmh. Cha b' urrainn aon neach ach duine le guth agus pearsa làidir, foghainteach, mar a bha aigese, an t-eallach a ghiùlan. Shearmonaich e gun tàmh, mach agus a steach, mar a fhuair e cothrom. Bha iad ann aig nach robh mòr mheas air Mr Burns agus air 'obair, ach cia b'e àite 's an robh e, shoirbhich Dia leis, a toirt fianuis do fhocal a ghràis. Bha anns na laithibh comharraichte sin, mar is maith tha cuimhne aig an neach a tha 'sgriobhadh, cumhachd iongantach ann an teagasg Mhr Burns. Thigeadh a bhriathran air amaibh mar bheum claidheimh. Gidheadh bha a theagasg riaghailteach, agus saor o ni 's am bith á rian no as an rathad, mar a chluinn-ear air uairibh anns an teagasg ris an abrar "Teagasg dùsgaidh." Is ann an uair "a *reusonaich* e mu fhireantachd, stuaim, agus breitheanas ri teachd," a chriothnaich peacaich.

Lean Mr Burns air searmonachadh air feadh na h-Albainn, taobh tuath na h-Eirinn, agus cho fad gu deas ri Neu-castle, gus an d' fhairich e 's a bhliadh-na 1844 gu'n robh 'obair shònraichte 's an rioghachd so, ach beag air a criochnachadh. Air dha iomadh cuir-eadh fhaotainn gu dol do Chanada, agus freasdail Dhé mar gu'n robh e a cur dorus fosgailte roimhe, ghabh e a thurus a dh' ionnsuidh na dùthcha sin. An sin shiubhail e an tìr, a searmon-achadh an t-soisgeil, agus lean mòran an Canada iochdarach ris gu h-aoibhueach, 'us e 'g an teagasg 'n an cànain féin. Chuir cuid eile gu treun 'n a aghaidh. An uair bha e a teagasg ann am Montreal, a mach air an t-sràid, dh' éirich na Papanaich aon uair 'n a aghaidh a farraid dheth le tàir, *co an t-ughdarras bha aige, a toirt comas teagaisg dha?* Thionndadh Mr Burns riu gu stolda, a nochdadh dhoibh Taisb. xxii. 17, agus a leughadh, "Abradh an neach a dh' 'eisdeas, Thig!" agus an sin ag ràdh, "Dh' éisd mise, agus sin agaibh m' ughdarras gu radh, Thig!" Tha iomadh teisteas againn air cho feumail 's a bha e am measg oifigeach agus

shaigdearan na reiseameid Cataich a bha aig an àm ann an Canada.

An deigh dha tilleadh á Canada, agus mòr shaothair a dheanamh an Alba, bha Mr Burns air a thoirt gu bhi 'smuaineachadh, mar a bha e 'n a òige, air na tìribh an céin chum an soisgeul a shearmonachadh annta. Ged nach robh fios aigese air, bha an dara foghair aige r'a bhuain. An deigh do'n Eaglais Phresbitereanaich an Sasunn a bhi a sealltuinn fad da bhliadhna airson duine a rachadh mar shoisgeulaiche uathsan do China, gun duine idir fhaotainn, rùnaich iad amharc ri àite eile am measg nam fineachan, ach aig coinnimh a bh' aca ann an Sunderland 's a bhliadhna 1847, chuir Mr Burns iongantas agus aoibhneas orra, le bhi 'tighinn ann, agus a bhi 'g a thairgseadh féin airson na h-oibre. Air dhoibh fhoighneachd dheth c' uine bhitheadh e ullamh gu falbh, dh' fheuch e dhoibh a mhala-turuis fo na chaithir aige, agus thubhairt e gu mìn a réir a ghnàth, " B' urrainn mi falbh *a maireach.*" Ghabh iad air ball r'a thairgse, agus air dha fuireach uine bheag an Sasunn, a craobhsgaoileadh eòlais, agus a brosnachadh eud air taobh na h-oibre, ghabh e a thurus 's a bhliadhna 1847 gu Hong Cong.

Air dha bliadhna a chaitheamh a foghlum chanainean China (aig an d' ionnsuich e cuig no sé doighean labhairt) agus a deanamh oibre soisgealaiche mar a dh' fhaodadh e, thoisich e 's a bhliadhna 1848 air an soisgeul a shearmonachadh do luchd-aiteachaidh China 'n an cànain féin. Fad fhichead bliadhna shaothraich e 's an oibre ud gun tàmh, air uairibh am measg dheuchainnean a chuireadh geilt air duine nach bitheadh cho dìleas. Cha robh tàmh aige ach gu'n d' thainig e dhachaidh car uine aithghearr a dh' ionnsuidh na dùthcha so 's a bhliadhna 1854-5, chum cùram a ghabhail d'a chompanach euslan, Dr Young, a chaochail beagan an deigh a thillidh. A dh' innseadh mar a shoirbhich le a shaothair ann an China, cha-n ann a mhain a thaobh anaman air leth, ach ann an eaglaisean bhi air an togail suas am measg sluaigh na dùthcha, is e bhitheadh ann eachdraidheachd na h-oibre o thoiseach a sgriobhadh. Ann an litir a chuir e o Pechuia, baile mu ruith beagan mhiltean do Amoy, 's a bhliadhna 1854, thubhairt Mr Burns a thaobh toradh an t-soisgeil an sin, " Tha na chi mi an so a toirt gu mo chuimhne laithean iongantach de chumhachd an Tighearna a chunnaic mi roimhe so 'n am dhùthaich féin."

Mu dheireadh na bliadhna 1867, aig Neu-Chwang, baile-mara an taobh tuath China, dh' fhàs e bochd 'na shlàinte, o fhuachd a ghabh e. An deigh na bliadhna ùr, thainig e stigh 'n a inntinn mar a dh' éireadh dha. Sgriobh e o leabaidh a bhàis, air a 15mh là de Ianuaraidh, a litir mu dheireadh d'a mhàthair urramaich, ag innseadh dhith m'a shonas, gu'n robh e ullamh airson toile na Tighearna, co dhiubh bu bheatha no bàs dha, agus nach buineadh dhithse bròn thar tomhas a dheanamh ma 's e 'us gu'm bitheadh e air a thoirt air falbh.

Mu sheachduin roimh 'n chrioch dh' fhàs e na 's miosa. Leugh agus dh' aithris neach a chaidh g' a choimhead earrainnean as a Bhiobul, am measg chàch an 23mh Salm. Air do'n charaid stad beag a dheanamh aig na briathraibh, " Seadh ged shiubhail mi troimh ghleann sgàile a bhàis, cha bhi eagal uilc orm," thog Mr Burns iad, agus lean e air an aithris gu'n ceann. Rinn e aoibhneas mòr mar an ceudna ann an Eoin xiv., " Na bitheadh 'ur cridhe fo thrioblaid ; tha sibh a creidsinn ann an Dia, creidibh annamsa mar an ceudna. Ann an tigh m' Atharsa tha iomadh àite-còmhnuidh," &c., &c. Air dha bhi 'g a fhàgail, chuir a charaid suas ùrnuidh an Tighearna, agus aig a cho-dhùnadh dh' aithris Mr Burns gu stolda, urramach, "Oir is leatsa an rioghachd, an cumhachd, agus a ghloire.—Amen." B' iad sin na briathran mu dheireadh a labhair e le tuigse.

Chaochail e aig Neu-Chwang air a

cheathramh là de mhios April 1868, agus thiodhlacadh a dhuslach 's a chladh an sin.

Mar so thugadh uainn aig aois 53 bliadhna—mar sguab arbhair làn abuich—an saothair mur robh am bliadhnachan—aon de na daoinibh a 's firinnich, agus de na soisgeulaiche a 's cumhachdaich a thug Dia do'n eaglais 's na h-amaibh deireannach so.

Tha a cho-fhear-saothrachaidh ann an China, Mr U. S. Suanson ag ràdh mar so mu Mhr Burns : "Bha e 'n a fhior dhuine foghluimte, le inntinn bheò, ionnsaichte ; bha breithneachadh ceart aige, agus mòr thonuisg ; bha e 'n a shearmonaiche cho cumhachdach, taitneach, 's a bh' ann r'a là ; 'us bha e gniomhach, cruadalach, agus làn eud. Ann am bhi 'n a chomunn bha aon ni do 'n thug mi an aire gu sònruichte—na bha do spiorad na h-ùrnuidh aige ; agus an so thoir leam gu'm faigh sinn aobhar a tharbhachd agus a chumhachd. Cia b' e ni ris an robh e, beag no mòr, rinn e aobhar ùrnuidh dheth. Is e mo bharail gu 'r e an ni bu chomharraichte a bha 'n a mhinisdreileachd agus 'n a bheatha na bha a dh' ùrnuidh aige. Bha ni eile aige, agus b' e sin dilseadh mhòr. Cha b' urrainn neach bhi an amharus co a bh' aige, no co do 'n do mheas e e fhéin a bhi 'n a sheirbhiseach."

Chum gu 'm faigheadh e na 's mo a dh' fhagusgachd air an t-sluagh, rinn e e fhéin coslach riu, ghabh e d' a ionnsuidh an eideadh, agus chleachd e, an tomhas ro mhòr, mo chreach ! a réir coslais, an doigh air tighinn beò. Tha aobhar eagail ann gu'n robh am beathachadh bochd, am measg saothar cho mòr, a lagachadh a chuirp, agus mar sin gu'n do luathaich e a' chrioch dha. Gabhaidh mòran ann an Alba tlachd ann am bhi 'faicinn dealbh an an t-soisgeulaiche ionmhuinn, mar a b' àbhaist da dhol o bhaile gu baile ann an China, a searmonachadh Criosd do' n t-sluagh bhochd, aineolach. Ciod e an t-atharrachadh a th'air a ghnùis o 'n la 's an do chleachd e, ann an làn neart na h-òige, a ghuth a thogail mar thrompaid, ann am Peairt, Dundé, agus bailtibh Shrath-tatha, no air sràid àrda Dhun-eidin !

Ma tha e fior gu'm faod daoine "am beatha féin a dheanamh mòr," gun teagamh is mòr an eachdraidheachd-beatha a dh' fhàg Uilleam Burns as a dheigh. Le mòr onoir o dhaoinibh an lorg a shaothar, 's an tìr so co dhiubh, as cionn a mhòir chuid de dhaoinibh a latha, is gann a fhuaireadh neach a bha "cho bodhar do cheòl an t-saoghail so," agus a chaith an là mar a rinn e le a "bheatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia." Ann an aon-fhillteachd a rùin—ann an gràdh do anamaibh dhaoine—ann am bhi marbh do 'n t-saoghal—ann au eud naomh airson gloire Dhé—cia cho comharraichte 's a tha an eisempleir a dh' fhàg e againne ! Am bheil sinne ann an tomhas air bith a leantuinn a cheumanna mar a lean esan Criosd ? Thòisich a tharbhachd a thaobh chàich le e fhéin bhi *air iompachadh.* An robh leithid a thoiseach *againne ?* An ruig *sinne* gu bràth air gloir do-labhairt a gheallaidh, "Agus dealraichidh iadsan a tha glic mar shoillearachd nan speur ; agus iadsan a thionndaidheas mòran gu fìreantachd mar na reultan fad saoghail nan saoghal." (Dan. xii. 3).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, 3 BROWN SQUARE, GEORGE IV. BRIDGE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

A BHLIADHNA UR, 1869.

## "CO DH' FHAODAS SEASAMH?"

TAISB. VI. 17.



CHA tric a chuireas daoine leithid a cheisd; agus an uair a chuireas, cha fhreagair iad i, eadhon dhoibh féin. Is ceisd i a dh' fhaodar a mheas glé fhad as a nis, ach cha-n fhad gus am bi i dlù gu leòr. Is éigin duinn, an ùine ghoirid, a cur agus a freagradh.

Tha na nithean ris am bheil a cheisd so ag amharc, ro uamhasach; le daimh aca uile ri là mòr feirge an Uain. Tha crith-thalmhainn ann (12 earr.); tha a' ghrian air fàs dubh mar shaic-eudach de fhionnadh; tha a' ghealach air fàs mar fhuil; tha na reultan a tuiteam; tha na speuran air am filleadh air a chéile; tha na beanntan agus na h-eileanan a gluasad thuige agus uaithe; tha righrean agus ard-cheannardan—na daoine saoibhir, na daoine mora, na daoine saora, na daoine daora, uile fo uamhas a teicheadh chum iad féin fholach. Is e là eagallach a th' ann. Co a dh' fhaodas seasamh ann? Is là e do 'n éigin duinn aghaidh a thoirt luath no mall. Tha na h-uile bliadhna 'g ar toirt na 's fhaisg air. Is maith foighneachd dhinn féin, An faod *sinne* seasamh ann?

Air a bhliadhna 'chaidh seachad, thug Dia iomadh caismeachd chomharraichte dhuinn. Thug e uainn aireamh de na daoinibh a b' fhearr agus a b' fheumail, daoine a 's misde sinn uainn. Chuir e thugainn an sgiorradh eagallach air an rathad-iaruinn aig Abergele, anns an do losgadh aireamh cho mòr

ann am beagan ùine. Leig e air America mu dheas breitheanas cho trom 's a thainig riamh air tìr—air do 'n tìr uile fo chearcuil meadhonaich an t-saoghail bhi air fàsachadh le crithean-talmhainn ann an là, n' uair a sgriosadh iomadh deich mile sluaigh, agus a chaidh bailtean a mhilleadh gu h-iomlan.

Amhairceamaid air na crithean-talmhainn ud ann an co-cheangal ris a cheisd, Co a dh' fhaodas seasamh? Gabhamaid beagan de na nithibh a thachair, am measg nan uamhasan a bh' ann, o cheann ùine cho goirid, 's an tìr fad as ud.

Bha *Arequipa* 'n a sheann bhaile breagh, le 35,000 de shluagh ann. Bha e air a thogail de chloich chruaidh, le iomadh bogha 's an togail, chum dion an aghaidh nan crithean-talmhainn. Chaidh a sgrios gu buileach, agus cha-n 'eil fhios ciod an aireamh mhiltean a fhuair bàs. Bha *Arica* 'n a bhaile beag, boidheach, le ceithir no cuig mile sluaigh, agus gàraidhean breagh timchioll air. A nis, leis a chrith-thalmhainn, tha amhainn mhòr a ruith thairis air na sràidibh agus na tighean. Bha *Huancabelica*, baile mu dha cheud mile o Arica, 'n a bhaile cinneachdail le 20, 000 sluaigh. Tha loch marbh, dubh, nis 'n a àite. Chrathadh *Iquiqe*, baile na 's lugha, beagan astair uaithe, 'n a mhìribh. Fad stigh 's an tìr, ann an còmhnardaibh far am do bheathaicheadh caoraich, agus far an d' fhàs an t-arbhar Innseanach, chithear soithichean-toite agus luingeas eile. Bha aireamh Innseanach, mar a tha an sgeul a dol, a tighinn a nuas le 'n cuid clòimh o na beanntaibh gu Lima air muileidibh, 'n uair a thainig a chrith-thalmhainn orra 'us iad 'dol troimh ghleann, le beanntaichean àrda air gach taoibh. Thogadh na beanntan air an da thaoibh, agus dh' aom iad a dh' ionnsuidh a chéile mar gu 'm bitheadh iad a deanamh modha r'a chéile. Da uair dh' éirich iad mar sud agus chròm iad d'a chéile, agus an sin shocruich iad iad féin 'n an àite dligheach. Ghabh na h-Innseanaich bochda eagal mòr, agus thuit iad air an aghaidh. Agus nach bu mhithich doibh 'n uair "a bha na sleibhtean siorruidh air am briseadh; agus a chrom na cnuic bhithbhuan"? (Hab. iii. 6.)

Nach fhaod leithid sud de sgiorraidhean a cheisd a thogail againne, "Cò a dh' fhaodas seasamh?" No ar cur a dh' fhoighneachd maille ri Balaam, "Cò a bhitheas beò an uair a ni Dia so?" (Air. xxiv. 23.) No maille ri Malachi, "Ach cò dh' fhaodas là a theachd a ghiùlan? agus cò a sheasas an uair a dh' fhoillsichear e?" (Mal. iii. 2.) No maille ri Nahum, "Cò a 's urrainn seasamh roimh 'fhearg-san? agus cò a dh 'fhaodas fuireach ann an dian-theas a chorruich?" (Nah. i. 6.) No maille ri Isaiah, "Cò 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh mailte ri teine millteach? cò 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh maille ri lasraichibh siorruidh?" (Is. xxxiii. 14.)

Ach thugamaid ionnsuidh air a cheisd leis an do thiòisich sinn a fhreagairt, "Co a dh' fhaodas seasamh?"

Cha seas na h-aindiadhaich, no luchd-toibheum, no luchd-anacainnt, no na misgeirean, no luchd-neoghloine, no luchd-brisidh Sàbaid. Cha seas na daoine féin-fhireanta, no na daoine saoghalta, no na daoine sanntach, no luchd-fanoid, no luchd-anacreidimh. Cha seas na saoibhir a chionn 'us gu bheil iad saoibhir; no na bochda, a chionn 'us gu bheil iad bochd. No prionnsachan, a chionn 'us gu bheil iad mòr; no luchd-déirce, a chionn 'us gu bheil iad iosal. No ceannardan-airm agus luchd-riaghlaidh a chionn 's gu bheil cumhachd aca, no daoine beag a chionn 's gu bheil iad gun mheas. Feumaidh ni eile bhi againn seach ar maitheis, no ar saoibhreis, no ar mòrachd, no ar toillteanais.

Ach tha cuid ann a sheasas air an droch là iad; a thogas an cinn, 'us air nach bi eagal; a ni aoibhneas agus a bhitheas ro shubhach, 'n uair a chi iad na dealanaich, agus a chluinneas iad na tairneanaich, agus a dh' fhairicheas

iad na crithean-talmhainn ud. Seadh, tha cuid ann a sheasas.

Agus cò iad sin? Is e iadsan a tha ag ràdh nis, "Cò a dhiteas?" "Cò a chuireas ni air bith as leth pobuill taghta Dhé?" Seadh, is aithne dhuinn cuid, air dhoibh amharc romha chum an là ud, a nochd gu h-aoibhneach an earbsa agus an dòchas. Nach d' rinn Daibhidh sin 'n uair a thubhairt e, "Is e Dia ar tearmunn agus ar neart, ar cabhar ro dheas ann an teanntachdaibh. Air an aobhar sin cha bhi eagal oirnn ged ghluaisear an talamh, agus ged a dh' atharraichear na beanntan gu meadhon na fairge"? Nach d' rinn Iob sin 'n uair a thubhairt e, "Tha fios agam gu bheil m' Fhear-saoraidh beò, agus mu dheireadh gu 'n seas e air an talamh; agus an deigh dhoibh so mo chroicionn a chnàmh, gidheadh ann am fheòil gu 'm faic mi Dia?" Nach d' rinn Pol sin 'n uair a thubhairt e "Tha fios agam cò ann a chreid mi, agus is dearbh leam gu bheil esan comasach air an ni sin a dh' earb mi ris a choimhead fa chomhair an latha sin"? Nach d' rinn Peadar sin 'n uair a thubhairt e, "Le sùil bhi agaibh ris, agus a luathachadh chum teachd latha Dhé anns am bi na neamhan air dhoibh a bhi ri theine, air an sgaoileadh o 'chéile, agus anns an leaghar na dùile le dian-theas; gidheadh tha dùil againne ri neamhan nuadha, agus talamh nuadh, a réir a gheallaidh, anns an còmhnuich fireantachd"?

B' aithne do na daoinibh sin gu 'm "faodadh iad seasamh." Ciamar bha so? Cò uaithe bha an làn-earbsa? Bha iad 'n am peacaich. Tha fear dhiubh ag ràdh, "Is mise an ceann-feadhna."

Tha Iob ag innseadh dhuinn gu' n d' thainig a chuidse earbsa o eòlas bhi aige air Fear-saoraidh beò. Dh' éirich muinghin Dhaibhidh o gu' n d' fhuair e maitheanas, agus gu 'n d' atharraicheadh a pheacaidhean uaith cho fad 's a tha an aird an ear o 'n aird an iar. Rainig Pol air a chuidse o aithne a bhi aige air an ràdh fior, gu'n d' thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a theàrnadh pheacach. Thainig earbsa Pheadair o e a bhi 'faotainn blas air gu bheil an Tighearn gràsmhor, agus gu 'n d' rinn Iosa Criosd "ar peacaidhean a ghiùlan 'n a chorp féin air a chrann." Agus faodaidh sinn a ràdh a thuilleadh air sin, gu 'n d' thainig earbsa Eoin o e bhi 'fantuinn ann an Criosd, oir tha e ag radh, "Agus a nis, a chlann bheag, fanaibh annsan; chum 'n uair a dh' fhoillsichear e, gu 'm bi danachd againn, agus nach bi nàire oirnne 'n a lathair aig a theachd." Agus thubhairt aon de na naoimh 's na laithibh so féin:—

"Iosa! 's e d' fhuil 'us d' fhireantachd
Mo mhaise, 's m' eideadh glòrmhor, breagh;
'N uair theid na saoghail 'nan lasair dhearg,
Sgeadaichte leo sud cha ghabh mi fiamh."

Tha an sin ni a bheir danachd do 'n pheacach 'san là mhòr,—ni a dh' fhaodas sìth a thoirt duinn a nis fa chomhair an latha ud.

Ma 's aithne dhuinn esan do 'n ainm Fear-saoraidh, an sin tha earbsa againn a thaobh Dhé, agus saorar o eagal sinn. O a dhuine, an aithne dhuit Mac Dhé? Ciod e a' bhuannachd a bhitheas agad anns gach eòlas eile, ann an là mòr an Tighearna?

Ma 's aithne dhuinn crann-ceusaidh an Tighearn' Iosa Criosd, an sin tha dòchas againn a thaobh Dhé a nis agus gu bràth. Tha an crann-ceusaidh sin a toirt air falbh leis na th' ann na h-uile aobhar eudòchais agus eagail a th' aig a pheacach. An sin rinneadh an t-sìth le fear-deanamh neamhaidh na sìthe. An sin chosnadh slainte leis an t-Slànuidhear uile-chumhachdach. An sin fhuaireadh beatha do na mairbh ann am peacadh leis an Fhear-bheothachaidh ghlòrmhor, a bhàsaich air ar son, agus a dh' éirich a ris. An sin rinneadh an obair uile—an obair a theàrnas, a bheothaicheas, a shaoras, agus a shlànuicheas. An neach a ghabhas an obair ud an àite a chuid féin oibre, gheibh e deagh-ghean o Dhia, agus cha bhi aobhar eagail aige 'n uair a shéideas an trompaid deireannach. Cha-n 'eil tairbhe

air bith 'n a oibribh féin. Cha choisinn iad maitheanas; cha leigheas iad lot; cha shaor iad o uallach; cha choisg iad eagal; cha shaor iad o amharus, fàgaidh iad an duine far an robh e. Ach ni obair a chroinn-ceusaidh na h-uile ni do 'n pheacach; air chor 'us nach iarr e aon ni chum 'fhìreanachadh agus a theàrnadh, ach an obair a chriochnaichcadh air Calbbhari o chionn ochd ceud deug bliadhna.

Ma 's aithne dhuinn "fuil an Uain gun smal agus gun phreasadh," an fhuil a ghlanas e gach uile pheacadh, an fhuil a bheir sìth do 'n choguis agus a ni am peacach réidh, an sin tha dòchas againn, agus cha bhi nàire no eagal oirnn roimhe aig e theachd. Ni an fhior fhuil-càisge sin, air dhi bhi air a crathadh air puist nan dorsan againne, sinne sàbhailt 's an là 's an siubhail aingeal na leir-sgrios feadh an t-saoghail. Seasaidh iadsan a chleachd am fasgadh ud.

Ma 's aithne dhuinn fìreantachd Mic Dhé,—an aon fhìreantachd, a dh' ullaich Dia do na mi-fhireanta, an sin faodaidh sinn seasamh. Is e bhi còmhdaichte leis an fhireantachd sin, teàruinteachd. A bhi "air ar faotainn annsan" do 'm buin i, is e sin a ni sinn conasach air a cheisd a fhreagairt, "Co a dh' fhaodas seasamh?" Cha toir 'fhìreantachd fhéin dànachd do aon neach air an là ud. Cha bhi tairbhe ann 's an là 's am foillsichear fìreantachd Dhé.

Ma 's aithne dhuinn soisgeul gràis Dhé, bithidh sinn comasach air aghaidh a thoirt do 'n là uamhasach sin. Tha an soisgeul a toirt aobhar eagail a pheacaich air falbh. Gheibh an neach "a bhlais gu bheil an Tighearn gras-mhor" an gràs sin foghainteach, cha-n ann a mhàin chum sìth a thoirt da a nis, ach dànachd 's a bhithbhuantachd am measg foillseachaidh dioghaltais Dhé an uair a bhitheas soithichean 'fheirge 'g an taomadh air saoghal gun aithreachas.

O, a dhuine, teich chum an t-Slànnidhir uile-chumhachdaich. Gabh fasgadh fo a chrann-ceusaidh. An neach a ghabhas fois fo a sgàile, cha bhi eagal uilc air. Is e sud àite a mhaitheanais; àite tobar a ghràidh. Is e saorsa o na h-uile olc e. Cha dean fasgadh dhaoine feum 'n uair a dh' éireas Dia chum an talamh a chrathadh gu h-uamhasach. Ach tha am fasgadh neamhaidh teàruinte agus cinnteach. Bheir e teàruinteachd iomlan do cheannfeadhna nam peacach a theicheas ann. Na dean moille, O a pheacaich, mu 'm bi thu *ro anmoch*, oir cha-n urrainn ach sud do dhruideadh a mach. Cia b' e cho ciontach 's a tha thu, thig! Cia b' e cho mi-thoillteanach, thig! Cia b' e cho trom 's a tha d' uallach, thig! Tha Iosa 'g ad ghairm. Tha a chrann-ceusaidh 'g ad chuireadh. Tha a ghràdh a gealltuinn gu 'n gabhar riut.

Cha d' thainig là an Tighearna, là an dioghaltais fhathasd. Tha gràdh Dhé agus làn-toil Chriosd air gabhail riut fhathasd air am foillseachadh dhuit. Tha *fàilte neamhaidh* ullamh gu a chur ort, agus an iarradh tu misneach na 's mò chum dol air ball gu Criosd, agus maitheanas 'us beatha mhaireannach iarraidh air? "Cia b' e leis an aill, gabhadh e uisge na beatha gu saor."

"*An neach a thig do 'm ionnsuidh se cha tilg mi air chor 's am bith a mach e.*"

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

---

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, 3 Brown Square, George IV. Bridge.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BLIADHNA, 1869.

## EACHDRAIDHEACHD CHAIPTEIN UILSON.

(NARRATIVE OF CAPTAIN WILSON.)



Rugadh Seumas Uilson am mac a b' oige de naoi leanabh deug, aig Neucastle 's a bhliadhna 1760. Air dha bhi eòlach air a mhuir o laithibh 'òige, bha e luath 'n a sheòladair, agus thainig e gu bhi ainmeil 'n a ghnothuch ann an Innseachaibh na h-airde an ear, 'us e fhathasd òg. Ghairmeadh e gu gniomh an toiseach an uair a bha an Ridir Eire Coote air a chuairteachadh le armailte Heidir Ali, air chor 's nach robh doigh ann air beathachadh 'fhaotainn do na daoinibh aig thar tìr, agus a bha na Fraugaich a bacadh na slighe thar muir. Air iarrtus Ceannaird Mhadras, thug Caiptean Uilson ionnsuidh air beathachadh nan daoine a ghiùlan sios am measg cunnart mhòir, agus chaidh leis. Bha an leasachadh ud 'n a mheadhon air an armailte a shaoradh o ghorta, agus, fo choimhead Dhé, a gleidheadh o mhilleadh.

Air dha tilleadh gu Bengal, lean e air a bhi giùlan beathachaidh sios, gus an do ghlacadh e leis na Frangaich, agus an tugadh e am braighdeanas gu Cuddalore, far an do cheadaicheadh dha, le oifigich eile, saorsa a mhealltuinn

fo ghealltanas nach teicheadh e. Bha e an dòchas gu 'm faigheadh e a shaorsainn ann am malairt airson phriosanach eile, ach bha e air a mhealladh a thaobh sin. Thug Heider tri cheud mile buinn Innseanach do 'n cheannard Frangach air sgàth gu' n tugadh e dhasan na priosanaich aig Cuddalore, agus chaidh innseadh d'a fhéin agus do chàch gu 'm b' éigin doibh 'bhi air an toirt seachad do'n fhreiceadan a bha gu 'n toirt leo gu Seringapatam.

Cha luaithe 'fhuair Caiptean Uilson an fhios ud, na rùnaich e oidheirp a thoirt air dol as o bhraighdeanas bu mhiosa 'n a bharailse na'm bàs. Air dha aire thoirt, mar a choisich e air ais 'us air adhart air braigh nam ballachan, gu'm faodadh neach e fhéin a leigeadh sios 's an amhainn, chuir e roimhe sin a dheanamh,—aghaidh a thoirt do na h-uile cunnart, agus a ghualainn a chur ris na h-uile h-amluadh dh' fhaodadh tachairt ris. Air dha snàmh thar tri de mheoir beaga na h-aimhne, ràinig e am meur bu mhò. Bha e sgìth, agus sheas e tiotadh ann an amharus, ach bu bhàs an dàil. Le solus na maidne ràinig e tìr, agus bha dòchas aige gu'n robh an cunnart seachad 'n uair a thug e aire do bhaidean de Shaighdearaibh Heider air muin each, a rannsachadh mu oirthir na mara, agus thug iadsan an aire dhàsan. Rug iad air air ball, cheangail iad a làmhan air a chùlthaobh, agus dh' iomain iad romha e a dh' ionnsuidh na h-armailte, aireamh mhiltean as, fo ghréin loisgich, agus le a chroicionn làn de bhuilg. Air dhoibh a cheasnachadh a thaobh mar a fhuair e as, chuireadh a dh' ionnsuidh a phriosain cheudna rìs e, agus air an ath là thug iad a mach e, ceangailte le slabhraidh ri saighdear, chum coiseachd gu Seringapatam, astar cuig ceud mìle. Air an t-slighe, thugadh na priosanaich an làthair Heider, agus chuireadh impidh orra gabhail 'n a sheirbhis. Cha ruig sinn a leis a ràdh gu'n do dhiùlt an caiptean an tairgse le tàir.

Mu dheireadh rainig e crioch a thuruis; ach bu ro ghoirt na bh' aige r' a fhulang an sin. Air a sparradh ann am priosan gràineil, cheangladh le slabhraidhibh e, agus is do-dheanta innseadh na nithean truagha a chunnaic e 'g am fulang ré an da mhios thar fhichead a choimheadadh e 's an toll dubh ud. Gun leabaidh ach an talamh lom, no comhdach ach na luideagan a dh' fhilleadh timchioll da, bha e ceangailte le slabhraidh ri priosanach truagh eile; agus is tric a dh' fhuasgladh an corp marbh o a ghairdean 's a mhadainn, chum truaghan beò a chuir 'n a àite. Am measg sud uile dh' fhan a chridhe cho cruaidh ris a "chloich-mhuilinn iochdaraich." Cha robh Dia 'n a uile smuaintibh. Cha robh uaithe ach a bheatha a thearnadh, agus dòchas a shaorsainn 'fhaotainn.

Mu dheireadh thug na blair a choisneadh leis an Ridir Eire Coote air Heider Ali striochdadh, agus b' éigin da na priosanaich a bha beò a leigeadh as. Ach an toiseach bu mho an cunnart o 'n t-saorsainn na o 'n truaighe a dh' fhuiling iad. Cha robh casgadh air an ocras, agus le cion toigh a thaobh sin, ghabh an Caiptean fiabhrus cho trom 'us gu 'n robh an dòchas gann fad cheithir la deug gu 'n tigeadh e as idir. Thainig e as, ach bha a chridhe cho cruaidh 's a bha e riamh. Fhuair a shlàinte e cho di-chuimhneach air Dia 's a bha e roimhe.

An ceann ùine, thoisich e air gnothuch marsanta, agus mu dheireadh, rùnaich e air pilltinn do Shasunn. Thug an long 's an robh e dhathigh Mr Thomas, soisgeulaiche diadhaidh, a thubhairt aon uair gu 'm bitheadh na 's mò a dhòchas aig na daoine borba 'iompachadh gu Criosd na Caiptean Uilson. Ghabh e tigh ann an Hampshire agus dh' earb e cùram a theaghlaich ri nighinn bràthar, boirionnach diadhaidh. Cha do chuir e 'n a h-aghaidhse ann a doigh féin a leantuinn fhad 's a nach cuireadh i dragh air-san. B' àbhaist da bhi 'n a iongantas leis nach robh tlachd air bith aice ann an toilinntinn an t-saoghail. A thaobh a

toil do leabhraichean maithe, agus do thigh an Tighearna, agus a déigh air a leas spioradail, is ann a bha truas aige r'a laigse, mar a mheas e sud uile, ged a mhol e a treibhdhireas.

Bha duine uasal faisge air a bha do 'n aon cheaird ris, a bha o cheann ùine air a ghairm a leigeadh dheth. Bha Caiptean Sims 'n a dhuine aosmhor, agus 'n a Chriosduidh beò. Cha b' urrainn e bhi gun chùram mu anam a charaid. Labhair e gu tric mu 'dhéighinn. Bhruidhinn e mu 'n Bhiobull; ach bha amharus aig a charaid nach ann o Dhia a bha e, agus cha robh iarrtus aige 'bhi 'rannsachadh an ni. Bhitheadh dearbhaidhean aige air amaibh. Ach cia b'e mar bha a thuigse, bha a chridhe 'n a aghaidh a toirt fuath do rannsachadh mu nithibh a bha calg-dhìreach an aghaidh a chaitheamh-beatha gu léir gus an àm ud.

Ach, "cha-n 'eil ni air bith ro chruaidh do 'n Tighearn." Thachair Caiptean Uilson aig bord caraid cuide ri Caiptean Sims, air minisdear na h-eaglais far an do fhritheil a charaid. Thainig ceisd air adhart eadorra mu ughdurras a Bhiobuill. "Tha fhios agad," ars' Caiptean Uilson r'a charaid, "gu n d' thug mi buaidh ort 's a choimhstri ud." Is e thubhairt esan, "Mur 'eil mise comasach air do fhreagairt, tha mo mhinisdear comasach, agus labhair thusa ris-san." Thubhairt am minisdear gu'n robh e toilichte. "Tha mise toilichte cuideachd," ars' Caiptean Uilson, "oir cha do thachair minisdear orm fhathasd nach do chuir mi 'n a thosd 'an ceathramh na h-uaire." Dh' aontaich am minisdear bruidheann a bhi aca air a phuinng, agus chaidh iad a choiseachd 's a ghàradh, chum conaltradh mu co dhiubh tha am Biobull 'n a fhocal Dhé no nach 'eil. Thug an Caiptean leis na h-uile ni tha luchd-aicheaimh a toirt leo an aghaidh na cuise, agus fhuair e freagradh anns gach puinng gu soilleir, dìleas, gus an d' thainig a chuid eile de na cairdibh far an robh iad. "An do dhearbh e an ni ort?" ars' Caiptean Sims r'a charaid. "Cha-n abair mi mòran mu dhearbhadh" ars' Caiptean Uilson, "ach thubhairt e nithean nach leig mise gu bràth as mo chuimhne. Thugadh buaidh mhòr air. Air an ath Shàbaid, thairg e nighean a bhràthar a thoirt leis do 'n eaglais chum éisdeachd ris a mhinisdear a labhair ris. B'e suim an teagaisg ard-uachdranachd Dhé, agus chathaich am minisdear air luchd-éisdeachd air an robh ceisd anama, gun a bhi tarruing nithe 'n an aghaidh fhéin o 'n teagasg ud a chionn nach fhaodadh rùn diomhair Dhé bhi an aghaidh 'fhocail fhoillsichte, ach gu 'm b' e a chainnt-sa, "Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa thig e do 'm ionnsuidh; agus an ti a thig do 'm ionnsuidh cha tilg mi air chor 's am bith a mach e." "Oir is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gu'n d' thug e aoin-ghin Mhic féin, chum 'us cia b' e neach a chreideas ann, nach sgriosar e, ach gu 'm bi a bheatha shiorruidh aige" (Eoin iii. 16).

Dh' éisd Caiptean Uilson ris an t-searmoin le dlù-aire. Thuit deòir o na sùilibh ud nach do shil fo na h-uile ni searbh a b' urrainn Heider Ali a leigeadh air. Thubhairt e r'a bhan-charaid 's an tilleadh, "*Ma tha na chuala mi an diugh fior, is duine caillte mise.*"

Air an ath Shàbaid bha e tràth ann an tigh an Tighearna, agus bha an teagasg, gu sealbhach, air rathad an teàrnaidh trid Fir-saoraidh. Chunnaic e nis gu'n robh an lagh a bhris peacaich air àrdachadh anns an fhìreantachd a thug Criosd a stigh 'n an àite; gu'r ann trid creidimh tha anam a faotainn coir anns an fhìreantachd sin; agus gu'r e gealladh Dhé barrant a pheacaich a bhi creidsinn. B'e an t-searmoin ud am meadhon air a choguis a shaoradh o an luchd thròm a bh' air. Tharruingeadh le gràdh e,—agus thoisich e nis air tuigsinn ciod e sin bhi air a thoirt o dhorchadas a dh' ionnsuidh soluis iongantaich, agus o chumhachd Shàtain chum rioghachd Mic ions mhuinn Dhé. Agus cha b' fhad gu-

an do thuig e gu'r do-dheanta seirbhis a dheanamh do dha mhaighistir; agus gu'r éigin do Chriosduidh dìleas thighinn a mach o 'n t-saoghal agus a bhi dealaichte.

Mar a dh' fhosgail 'inntinn, chunnaic e gu'r e crioch Dhé ann an gràs a thoirt do 'n chridhe cha-n e mhain am peacach a thearnadh, ach a dheanamh 'n a mheadhon air daoinibh eile a theàrnadh. Thoisich briathran Chriosd, "Is sibhse salann na talmhainn," "Is sibhse solus an t-saoghail" (Mat. v. 13, 14), air a choguis a bhioradh. B' e a cheisd mhòr aige, "Ach ciod e thug mo chreidimh orm a dheanamh airson dhaoine eile?"

A leughadh leabhair mu 'n diadhachd thug e an aire do chunntas a thugadh mu oidhirp a bha 'g a thoirt air an soisgeul a chur a dh' ionnsuidh Eileana Cuain na h-airde deas. Thainig e stigh 'n a inntinn, nam bitheadh e air iarraidh cùram a ghabhail de 'n ghnothuch ud, am bheil creidimh agad a bheireadh ort dealachadh ri do ghoireas, agus thu fein a thoirt do 'n t-seirbhis, —am b' urrainn thu dol aon uair eile air cuan, cha-n ann airson do mhaithe aimsireil, ach chum anaman neobhàsmhor a theàrnadh? Air dha fhaicinn gu 'm b' urrainn e trid gràis Dhé na h-uile ni a thoirt seachad air sgàth aobhair Chriosd, rinn e colabhairt ris na cairdibh mu 'n chùis, agus an ceann beagan ùine dh' aontaich iad ri e dhol ann. Reic e air ball a thigh, chuir e gach ni an òrdugh, agus le luchd-teagaisg na fìrinn 's an t-soitheach sheòl e o 'n amhainn Thames air an deicheamh la de cheud mhios an Fhoghair 1796, air a thurus-mara buan agus cunnartach. Shoirbhich Dia leis a ghnothuch, agus air dha pilltinn dhachaigh, ghabh iad ris le cridheachan làn buidheachais agus molaidh do 'n Dia sin a thog suas e airson na h-oibre, agus a bheannaich e innte.

Ghabh e tàmh nis an Lunnunn, agus phòs e. Ach b' e an aon ni feumail a ghnothuch mòr. Tha so soilleir o ni a thachair mar a dh' innis e fhéin air leabaidh a bhàis. "Aig aois da fhichead bliadhna 's a sé, air dhomh bhi 'faotainn deireas beag 'n am shealladh," ars' esa, "thainig e gu m' inntinn gu 'm faotainn mo chomas air a Bhiobull a leughadh a chall gu h-iomlan. Le so air m' aire, chuir mi romham caibdealan a ghleidheadh air mo mheadhair, agus eadhon leabhraichean, a dh' aithris mi 'n am aonar 'n a earrainnean chomharaichte gach là. Cha-n urrainn mi innseadh na fhuair mi de thlachd agus de bhuannachd anns a chleachdadh ud, gu h-àraidh o a luidhe mi air leabaidh euslainte."

Aig aois da fhichead bliadhna 's a ceithir deug, dh' fhailing a shlàinte gu mòr, air achd agus gu 'n d' thug a chairdean 'us e fhéin le chéile thairis an dòchas gu 'n tigeadh feabhas gu bràth air. Ri uchd sud, bha e stolda, agus comasach trid Iosa, air a chòir fhaicinn cinnteach air ionad-còmhnuidh neamhaidh. A labhairt m' a mhnaoi agus a chloinn, thubhairt e, "Is urrainn mi an earbsadh ris an Dia a bha *'n a Dhia dhomhsa.*"

Thainig a' ghairm gu h-aithghearr an deigh sud a dh' ionnsuidh 'anama. Chaochail e a bheatha ann an Criosd agus ann an sìth, air 12mh la de cheud mhios an Fhoghair 's a bhliadhna 1814, aig aois 54.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MAIRT, 1869.

## A CHUIDEACHD MHOR.

(THE GREAT COMPANY.)



TAISBEANADH VII. 7-17.

"An deigh so dh' amhairc mi, agus, feuch, sluagh mòr, nach robh neach 's am bith comasach air an àireamh, de na h-uile chinnich agus threubhan, agus shloigh, agus theangaibh, 'n an seasamh an lathair na rìgh-chaithreach, agus an làthair an Uain, air an sgeudachadh le trusganaibh fada geala, agus pailm aca 'n an lamhaibh, agus ghlaodh iad le guth àrd, ag ràdh, Slainte do ar Dia-ne a tha 'n a shuidhe air an righ-chaithir, agus do 'n Uan. Agus sheas na h-ainglean uile timchioll na righ-chaithreach, agus nan seanairean, agus nan ceithir bheo-chreutairean, agus thuit iad air an aghaidh an làthair na rìgh-chaithreach, agus rinn iad aoradh do Dhia, ag ràdh, Amen: Moladh, agus glòir, agus gliocas, agus buidheachas, agus urram, agus cumhachd, agus neart gu robh do ar Dia-ne gu saoghal nan saoghal. Amen. Agus fhreagair aon de na seanairibh, ag ràdh rium, Co iad sin a tha air an sgeudachadh le trusganaibh fada geala? Agus cia as a thainig iad? Agus thubhairt mi ris, a Thighearna, tha fhios agadsa. Agus thubhairt e rium, Is e so iadsan a thainig á h-amhghar mòr; agus nigh iad an trusgain, agus rium iad geal iad ann am fuil an Uain. Uime sin tha iad an làthair chaithreach Dhé, agus a deanamh aoraidh dha a là agus a dh' oidhche 'n a theampull; agus gabhaidh an ti a tha 'n a shuidhe air an rìgh-chaithir còmhnuidh 'n am measg. Cha bhi ocras orra tuilleadh, no tart na 's mò; cha mhò bhuaileas a' ghrian orra, no teas air bith. Oir beathaichidh an t-Uan a tha ann am meadhon na righ-chaithreach iad, agus treòraichidh e iad gu beò-thobraichibh uisge; agus tiormaichidh Dia gach deur o 'n sùilibh."

Is aon ni a bhi 'leughadh nam briathran so le sùil bàird, agus ni eile an leughadh le sùil Criosduidh. Oh, gu'n reubadh an Spiorad am brat de 'r cridheacbaibh, agus gu 'm feuchadh e dhuinn na nithean cudthromach a tha an so. Tha am focal milis agus tarbhach—

1. *Airson nan aindiadhach a dhùsgadh:* chum gu faic sibh ciod iad cleachdaidhean an t-saoghail neamhaidh, agus cia neo-uidhimichte 's a bhitheadh sibh air an son. Tha mi 'creidsinn gu bheil cuid agaibh a meas nach do nigh sibh bhur trusgain, nach b' urrainn sibh an t-òran a sheinn. Is éigin, ma ta, gu bheil sibh air an t-slighe do Ifrionn.

2. *Airson teagasg nan creidmheach.* Tha e a feuchainn duibh ciod iad cleachdaidhean àraidh an t-saoghail shona sin far am bi sinn gu luath—tha e a teagasg dhuibh suim an òrain neamhaidh—tha e a teagasg dhuibh mòran de 'r n-ùine a chaitheamh anns na cleachdaidhean 's am bi sibh fad na siorruidheachd.

3. *Airson sòlais do chreidmhich fo thrioblaid.* Tha e a feuchainn duibh cho goirid 's a tha aimsir 'ur trioblaid. Tha na trioblaidean eutrom sin ann car mionaid; cha ruig sibh a leas talach—am beagan ùine bithidh sinn maille ri Criosd, agus siapaidh Dia gach deur o 'r sùilibh. Airson na crìche so thugadh e do Eoin.

I. *Na chunnaic 'us na chuala Eoin.*

1. *Sluagh mòr de na h-uile chinnich.* An uair a bha Eoin air an talamh cha-n fhac' e ach beagan chreidmheach; "tha sinne o Dhia agus tha an saoghal uile 'n a luidhe 's an olc." Bha an eaglais mar lilidh ann an achadh dhroighinn—mar uain am measg mhadadh; ach a nis ann an cor eile—an droighionn air a spionadh as—na lilidhean gun àireamh. "*De na h-uile sloigh*"—Faodaidh bhi gu'm b' urrainn e na h-abstoilean fhaicinn—a bhràthair féin Seumas, agus Pol naomh agus Stephen leis an aghaidh mar aingeal—an t-Eiphiteach ciar—an t-Etiopianach dorch, an duine dubh le folt mar chlòimh, an Chineach o fhad as, am Burmanach, an t-Innseanach, Gearmailteach nan sùilean gorma, Eadailteach nan suilean dubha, agus mòran eile o eileanaibh fad as a chuain. Bha iad an sin as gach tìr—cuid air an tearnadh as gach tìr. Bha iad uile cosmhuil ri Criosd, agus gidheadh bha a choslas fhéin air gach aon diubh. *Foghluimibh gu'm bi crùn glòrmhor aig Criosd.* Chi e de shaothair 'anama agus bithidh e sàsuichte. Is tric an uair a dh' amhairceas mi air baile mòr mar Dhundé, le àireamh cho beag air àn iompachadh do Chriosd, a tha mo chridhe a fàs tinn annam. Ged a bha beannachadh cho mòr ann, gidheadh àireamh cho mòr de theaghlaichean aindiadhaidh! Ach oh, glacaibh misneach, bithidh a chrùn làn aig Criosd. Ni e trocair orrasan air an dean e tròcair. Foghluimibh cumhachd 'fhola. Glanaidh e as peacaidhean an t-sluaigh ud uile—peacaidhean de gach ainm 'us dreach. Carson nach glan e as do pheacadh-sa? Oh, an uair a tha cuideachd cho glòrmhor air an tearnadh, carson a bitheadh tusa caillte? An uair a tha aireamh cho mòr 'dol ann, carson a dh' fhanadh tusa air d' ais?

2. *An suidheachadh.* Sheas iad am fianuis na caithreach—seadh, na 's fhaisge na na h-ainglean, oir sheas iadsan timchioll air—sheas a mhuinntir shaorta dlù do 'n chaithir agus na h-ainglean timchioll orrasan. Tha so a feuchainn am fìreantachd choimhlionta. Ach cha sheas na h-aingidh anns a bhreith. Nan tugadh Dia duine aingidh chum a lathaireachd a mhàin, bhàsaicheadh e. Is mòr do mhearachd ma tha thu a meas gu' n iarr e mòr neart o Dhia chum do sgrios. Mar a thiormaichear neul le bhi ann an solus na gréine, mar sin bhàsaicheadh tu an làthair Dhé mar leomann ann an lasair coinnil. Ach is iad a chuideachd mhòr so a 's fhaisge a tha air a chaithir—dh' amhairc suil Dhé orra. Ann an Criosd tha iad 'n an seasamh, 'us cha-n ann annta féin. Na 's fhaisge na na h-ainglean. Cha-n 'eil aig na h-ainglibh ach fìreantachd creutair—is e th' aca sin fireantachd Cruitheir. Tha fireantachd Chriosd iomadh mile uaire na 's maisich na fireantachd an aingil a 's airde, air an aobhar sin is iad a 's fhaisge a sheasas. Tha fireantachd Dhé orra uile:—Co a dhìteas? Ma tha thu gu bràth gu bhi faisg air Dia, faodaidh tu tighinn a nis d' a ionnsuidh gu saor. Carson à chumadh tu thu féin cho fad as?

3. *An éideadh; trusgain geala agus pailm.* Is e an aon eideadh a th' aca uile, cha-n 'eil eadar-dhealachadh ann. Is e trusgan Chriosd e. Bha aon neach dhiubh 'n a chreidmheach na 's mò gu mòr na neach eile—na 's airde ann an naomhachd, ach leis an aon éideadh. *Na 's gile na na h-ainglean*, earr. 13—Tha e air iomradh mu na h-ainglibh gu'n robh an éideadh geal; gidheadh tha e coslach gu'n robh éideadh na 's robh shoilleir air a mhuinntir shaorta. Is e a tha air na h-ainglibh fìreantachd creutair—aig a mhuinntir shaorta tha fìreantachd Dhé. Is e so a tha air a

thairgseadh dhuibh, a pheacaich. Tha muinntir a chaidh a dhùsgadh air an eigneachadh air amaibh chum a ràdh "Oh, mur do pheacaich mi riamh"; ach is e so is fearr na ged nach do pheacaich thu riamh. Tha *pailm* 'n an comharradh air buaidh. B' àbhaisd do na h-Indaich geugan pailm a ghabhail aig feill nam pailliunn, no an tionail a stigh, ni a bha 'n a shamhladh air neamh. Cha-n 'eil pailm aig na h-ainglibh; oir cha do chuir iad cath, cha d' thug iad buaidh. Tha palm aig gach neach aig am bheil trusgan geal. Bheir gach neach a th' ann an Criosd buaidh.

4. *An òran.—a bhrigh.—Slàinte.* Tha iad a toirt na glòire gu léir do Dhia. Tha mòran 's an t-saoghal nach urrainn creidsinn ann an Dia *a thaghas*, gu'n do thagh Dia iad gun mhaith air bith annta fhein; ach air neamh tha aithne ac' air, agus bheir iad dha an cliú. 'S an t-saoghal labhraidh mòran air iad fhéin a dheanamh deònach; ach air neamh seinnidh iad "Slainte do Dhia." 'S an t-saoghal theid mòran timchioll, a cur an cuid fhéin fìreantachd air chois; air neamh, "Gloir do 'n Uan." 'S an t-saoghal gabhaidh mòran Criosd mar earrainn de 'n cuid fhéin fìreantachd, agus an dleasdanasan mar earrainn eile; air neamh bheir iad uile a' ghlòir do 'n Uan. Ciod e a tha sibh ag ràdh ris an òran ud? Am bheil co-fhreagradh dha ann 'ur cridhe? Cuimhnichibh gu'm feum sibh toiseachadh air a nis, ma bhitheas e agaibh an deigh so. *Is e a bhuaidh—gu'n gluais e cridheachan nan aingeal*, earr. 11, 12,—Is tric 's an t-saoghal, 'n uair a bheir aon chreidmheach moladh do Dhia, a ghluaiseas sud cridheachan chàch. Is amhuil sin, air neamh, an uair a chluinneas na h-ainglean guth pheacach shaorta,—aithinnean air an spionadh as an teine—a seasamh dlù do 'n chaithir, gheibh iad beachd iongantach air glòir Dhé, a thròcair agus a ghràs—tuitidh iad sios 'us ni iad aoradh do Dhia. Cha bhi farmad ri àite na muinntir saorta; ach an àite sin, lionar iad le moladh mòr 'n uair a chluinneas iad na rinn Dia airson an anaman. Ciamar tha thu 'g ad fhaotainn féin 'n uair a chluinneas tu mu dhaoinibh eile air an tearnadh agus air an toirt na 's dlù do Dhia na thu féin? An e farmad 'us fuath a th' agad riu, no an ann a bheir thu cliù do Dhia air a shon?

II. *Eachdraidheachd an cor roimhe*, earr. 13, 13. Tha dà ni air innseadh mu'n deighinn. Bha a chor féin aig gach neach dhiubh; ach bha iad cosmhuil a thaobh dà ni.

1. *Nigh iad an trusgain.* Tha so 'g ar treòrachadh a dh' ionnsuidh là an iompachaidh. Bha éideadh neoghlan aig gach aon diubh uaireigin. Bha iad mar a bha Iosua, le 'n eudach salach le smal na feòla. Cuid diubh le smal na fola; cuid le adhaltranas; cuid le eas-umhlachd do pharantaibh; cuid le uabhar, foill, càineadh—iad uile fo smal. Bha dearbhachd aig gach neach dhiubh nach b' urrainn e e fhéin a ghlanadh; cha b' urrainn e a thrusgan a nigheadh, no a chur dheth,—chunnaic e e fhéin caillte agus gun chomas. Dh' fhoillsicheadh Iosa dha, agus 'fhuil luachmhor air a doirteadh airson pheacach, eadhon an ceann-feadhna, ag radh riusan a tha fo throm uallach, "Thigibh do 'm ionnsuidh-se." De 'n chuideachd mhòr ud cha-n 'eil aon neach a sheasas air dhoigh 's am bith eile. Ghlanadh le fuil iad. Cha-n 'eil doigh eile aca air seasamh. An do ghlanadh tusa ann am fuil? Cha-n fhaigh thu neach air neamh a chaidh ann air dhoigh eile. Tha thu a meas gu'n teid thu do neamh le do mhodh, do neo-chiontas, agus d' fheitheamh air dleasdanasaibh. Mata, cha bhitheadh ann de 'd leithid ach thu féin,—nigheadh iad ann am fuil. Thigibh, agus reusonaichamaid ri 'chéile.

2. *Thainig iad á h-amhghar mòr.* Gach neach a ruigeas air a chaithir is eigin a chos 'chur air an droighinn. Is e rathad a chroinn-ceusaidh a bheir a dh' ionnsuidh a chrùin. Feumaidh sinn an domblas a bhlasad ma bhlaiseas sinn gu bràth air a ghlòir. Air dhoibh bhi air am fìreanachadh trid creidimh,

threòraich Dia iad chum trioblaidean. An uair a thug Dia Israel tre 'n mhuir ruaidh, thug e chum an fhàsaich iad ; agus an uair a thearnas Dia anam, dearbhaidh e e. Cha toir e creidimh gun a dhearbhadh. Tha an t-slighe do Shion trid glinn Bhaca. Is éigin duit dol troimh fàsach Iordain, ma thig thu gu Tir a Ghcallaidh. Tha e 'n a iongantas le cuid a chreidmhich an uair a ghairmear iad gu fulang. Shaoil leo gu 'n deanadh iad ni mòr airson Dhé ; ach cha cheadaich Dia dhoibh ach *a bhi 'fulang*. Rach timchioll orrasan a tha ann an glòir—tha a sgeul féin aig gach aon, ach tha sgeul aca uile air am fulangas. Bha a h-aon diubh air a gheur-leanmhuinn 'n a theaghlach—le a chairdibh agus a chompanachaibh; bha amhghar us euslainte aig neach eile—air a dhearmad leis an t-saoghal ; chaill neach eile a chlann ; tha cuid ann aig an robh na trioblaidean ud uile —doimhne a glaodhaich ri doimhne. Faic, tha iad uile air an saoradh uatha. Bu dorch an neul e, ach chaidh e seachad ; bha an t-uisge domhainn, ach rainig iad an taobh thall. Cha chuir a h-aon diubh coire air Dia airson an rathad air an do threòraich e iad, is e " Slainte " an aon ghlaodh. Am bheil a h-aon agaibhse a talach air a chrannchur ? Na peacaichibh an aghaidh Dhé. Is e so an t-slighe air an treòraich e a mhuinntir shaorta. Is éigin duit palm bhi agad cho maith ri éideadh geal. Far nach bi pian cha bhi palm ; far nach bi crann-ceusaidh cha bhi crùn ; far nach bi dealg-droighne cha bhi caithir ; far nach bi domblas, cha bhi gloir. Foghlaimibh uaill a dheanamh à trioblaidibh.

III. *An cor 's an aimsir a tha ri thighinn.*

1. *Seirbhis do Dhia féin.* An so togaidh ar gairm shaoghalta mòran de 'r n-ùine. Tha e laghail do dhuine a bheathachadh a chosnadh. An sin 's e bhitheas ann seirbhis do Dhia. Seasaidh sinn 'n a làthair, agus gabhaidh e còmhnuidh 'n ar measg. Is e Sabaid shiorruidh a bhitheas ann. Bithidh gràdh Dhé 'us a mholadh 's a chliù ann fad na bith-bhuantachd. Ba chòr dhuinn bhi ri sud a nis. Tha cuid ann agus cha sheirbhis leo ach a bhi 'coimhead nan euslan no ri saothair o 'n leth mach ; ach is e an t-seirbhis a 's airde gràdh a mholaidh anns a chridhe.

2. *Cha-n 'eil iad 's an fhàsach na 's fhaide.* A nis tha sinn mar threud 's an fhàsach, ocrach, tartmhor, sgìth. Gu tric mar dhaoine dlù do 'n bhàs. Gu tric air ar buaireadh us air ar geur-leanmhuinn thar ar comas a ghiùlan. Ach an sud cha bhi ocras no pian ann na 's mo. Foghluimibh a ghlòrachadh 's an teine, 's an fhàsach. Is ann an so a mhàin a ghloir e a' glebhin ud uainn.

3. *Beannaichidh Athair 'us Mac, 'us Spiorad sinn an sin.* Beathaichidh an t-Uan sinn—an neach a bhàsaich air ar son. Chi sinn ar sàbhailteachd ann. Bithidh a 'n Spiorad mar " bheòthobraichean uisge." An so cha-n fhaigh sinn ar sàth ; an sin gun tomhas. Bithidh *an t-Athair* 'n a Athair dhuinn. Siapaidh e na deòir uainn—na deòir a bhitheas againn 's a bhàs—deòir an fhàsaich—deòir airson chairdean a chaill sinn agus saoghal 'dol a dhìth. " Ciod e an gnè dhaoine bhuineadh bhi annainn."

*Rev. R. M. M'Cheyne.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH 1869.

---

## TOMAS BOCHD; NO, CIOD A NI MI?

"Is aithne dhomh do bhochdainn, gidheadh tha thu beartach."—Taisb. ii. 9.

(POOR TOM; OR, WHAT CAN I DO?)



Ann am baile ——, bha duine bochd a còmhnuidh air an robh Tomas ——. Bu mhuladach sgeul a bheatha. Bha 'inntinn lag o a bhreith; air chor 'us gu 'n robh cuid a meas gu 'r e leth-chiallach a bh' ann; agus a thuilleadh air sin bha e comharraichte air aon an uile a bh' ann. Choisinn e a bheath-achadh le 'bhi a reic nithean beaga milis chum itheadh aig na tighean-osda bu shuaraiche. An sin rinneadh e 'n a spòrsa us 'n a "oran do 'n mhisgear." Cha robh guth bu labhra dheanadh mionnan, agus mar a chiteadh e a dol thuig 's a uaithe air an t-slighe, le a chliabh, 'n a chulaidh fhanoid aig cuid, 'us 'n a chulaidh thruais aig cuid eile, theireadh tu air ball gu 'r e bha 'n sud —"Ceann-feadhna pheacach."

Là air dha bhi 'dol sios troimh aon de ne cùl-sraidibh beaga, dorcha, bha 's a bhaile, le a chliabh air a ghairdean, ag iarraidh beagan airgid a chosnadh, a chaitheadh e air misge 'us peacadh, rainig e dorus bothain thruaigh far an robh mairiche bochd a faotainn bàis.

Mar a bha e 'dol a stigh, chual' e an duine tinn a ràdh,—

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

Bhuin na briathran ri 'inntinn. Sheas e 'us dh' èisd e rìs. Fhathasd rainig na briathran ceudna air a chluasaibh,—

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

Ghabh Spiorad an Tighearna na briathran sin, agus chuir e an sàs iad "mar tharruing" ann a chridhe ciontach. Dh' fhàg e an t-àite; ach cha-n fhàgadh na briathran *esan*. Bu diomhain da bhi 'toirt oidheirp air an cur uaith, oir lean iad fhathasd r' a chluasaibh oidhche 'us là.

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

Cia h-iongantach doighean Dhé! "Tha toil aige do gheatachan Shioin." Is ann an sin gu h-àraidh a tha e "ag aithneadh a bheannachd, eadhon beatha o so a mach gu bràth." Ach cha-n 'eil e ceangailte ri "teampuill lamhdheanta." Tha am peacach mòr ud a tighinn a dh' ionnsuidh aon ro thruagh de "ionadaibh-còmhnuidh Iacoib," agus tha seann mhairiche air bruaich na h-uaighe air a dheanamh 'n a theachdair tròcair d' a anam caillte. *Seann mhairiche!* An neach a sheas ri aghaidh iomadh stoirm air cuan garbh an t-saoghail. Tha e nis aig ceann turuis a bheatha nadurraich. Bha an cala am fradharc. Bha e dlù air tràigh sàmhach na gloire, far nach cluinnear fuaim an tuinn. Dh' fhaodadh e r' a là iomadh ball a thilgeadh thar beul an t-soithich chum beatha dhaoine a thearnadh. Tha Dia a nis 'g a ghairm chum beatha *anama* a thearnadh! Tha truaghan bochd a stri ann an cuan a bhais shiorruidh. Ach o leabaidh a bhàis tha am mairiche a tilgeadh a mach ball na 's maireannaich—*sior* mhaireannach. Tha am fear eile a deanamh greim air, agus tha e sàbhailt! Cia simplidh an cord dafhillte! Agus gidheadh tha an soisgeul uile ann,—

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

"Ciod e a ni mi! Ciod e a ni mi!" ars' Tomas bochd ris fhéin mar a choisich e sios 'us suas air na sràidibh leis a ghuth iongantach ud a seirm 'n a chluasaibh. Cha b' urrainn e pilltinn dh' ionnsuidh a sheann aitean taghail; oir bu diomhain a cheisd ùr nach d' fhàg àite do cheisd eile, fhoighneachd *dhiubhsan*, "Fheara, ciod a ni mi chum 'us gu 'n tearnar mi?" Smuainich e gu 'n ruigeadh e cairdean diadhaidh leis fhéin, agus gu 'n iarradh e uathsan leabhar laoidhean an coingheall, dh' fheuchainn am faigheadh e briathran a mhairiche idir. Ach shir e an leabhar gun am faotainn,—cha robh iad ann. An sin smuainich e gu 'n sireadh e an Tiomnadh Nuadh 'g an iarraidh. Ach fhathasd cha d' fhuair e iad. Ach mar a leugh e an leabhar luachmhor ud shaoil leis ged nach d' fhuair e na focail, gu 'n d' fhuair e *am brigh* agus *an suim* ann. Is ann an so a nochd Iosa a féin dha mar a rinn e d' a dheisciobluibh o shean air an t-slighe gu Emmaus. Dh' fhosgail an Tighearn a thuigse chum gu 'n tuigeadh e na Sgriobtuirean; agus theagaisg e dha "na nithean m' a thimchioll féin." Luc. xxiv. 28. Fhuair Tomas bochd fhathasd gu 'r "ràdh fior e agus fiùdhail air na h-uile cor gabhail ris gu 'n d' thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach *d' am b' e esan an ceann-feadhna.*"

Chaidh e aon là a chur air ais leabhar nan laoidh a dh' ionnsuidh nan cairdean o 'n d' fhuair e e. B' iongantach leo an ni a dh' iarr e. "Bu mhiann leam" ars' esan "dol a dh' ionnsuidh bord an Tighearna, oir,

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd,"

agus dh' àithne esan doibhsan aig am bheil gràdh dha, 'Deanaibh so an cuimhne ormsa.'"

"Ciod e!" ars' iadsan le iongantas "is do-dheanta gu'n smuainicheadh tusa air so; thusa, a tha 'n ad fhear-

mionnan, 'us 'n ad mhisgear, 'us 'n ad dhuine eucorach, is ann a chuireadh tu easurram air Criosd, agus a bheireadh tu tuilleadh cionta air d' anam ciontach féin !" "Maith," ars' Tomas,

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd,"

agus dh' fhalbh e; ghabh iad iongantas ris uile gu léir; agus rùnaich iad iarraidh air minisdear dol d' a fhaicinn. Chaidh e ann; agus air do Thomas a radh ris gu 'm bu mhiann leis suipeir an Tighearn' fhaotainn, thug an duine dileas an aire gu 'n d' thug e rabhadh dlù dha thaobh ciont' 'us cunnart a pheacaich dhàin a bhi 'dol a dh' ionnsuidh ionaid cho naomh.

"Is aithne dhuit" ars' am minisdear, "gu 'r ann airson pobull Dhé a mhàin a tha an t-sacramaid so; cha-n 'eil àite ann airson a mhisgeir agus an fhear-toibheim; agus tha fios gu bheil thusa fo 'n mhi-chliù a 's mò."

Cha robh freagradh aige do sud ach,

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd ;"

agus bu mhaith leamsa an ni a dh' aithne Iosa a dheanamh."

Chunnaic am minisdear gu 'n robh ni an sud bu mhò na nàdur. Rannsaich e mu a chliù roimhe. Fhuair e gu 'n do leig e dheth, air ball, a shlighean agus a pheacaidhean gràineil. A thuilleadh air sin, chum agus gu 'n ruigeadh e air na seann bhuairidhean agus a sheann chompanaich a sheachnadh, chuir e uaithe eadhon a chliabh, mar gu 'n robh e nis air "na h-uile ni a mheas 'n a chall airson oirdheirceas eolais" an Ti sin a b' e "na h-uile annsnah-uile dha. B' iongantach buaidh gràis ann—" aithinne air a spionadh as an losgadh."—Co "a b' anmhuinn" no "a b' an-uasail," no "a b' amaidiche" na an truaghan bochd ud ? Nach b' fhosgladh e air briathraibh an Abstoil : "Ach roghnuich Dia nithean amaideach an t-saoghail so chum gu'n cuireadh e naire air na daoinibh glice ; agus roghnuich Dia nithean anmhunn an t-saoghail, chum gu'n cuireadh e gu naire na nithean cumhachdach, agus nithean an-uasal an t-saoghail, agus nithean tarcuiseach roghnuich Dia agus na nithean nach 'eil ann chum gu'n cuireadh e na nithean a tha ann an neo-bhrigh, ionnus nach deanadh feoil sam bith uaill 'n a fhianuis." 1 Cor. i. 27–29.

Cha b' fhad gus am facas an lethchiallach aindiadhaidh, cleas an duine cuthaich anns an fhocal, "a suidhe air eideadh, agus ann a inntinn cheairt," aig cosaibh Iosa. Chuir mòran de phobull Dhé failte air aig bord an Tighearna mar chomh-fhear-seilbh, agus mar chomh-fhear-turuis a dh' ionnsuidh a bhuird shuas. Chaith e a là le "sìth Dhé, a tha 'dol thar gach uile eolas" a coimhead a chridhe ; a deanamh 'aideachaidh maiseach le caitheamh-beatha modhail ; agus a ghnàth toilichte agus sona. Là de na bh' ann thainig cuid de mhuinntir dhiadhaidh 'g a fhaicinn. Chunnaic iad cho sona 's a bha e, agus thubhairt iad ris, "Ciamar tha e 'tachairt, a Thomais, gu bheil thu cho sona ?"

"Tha," ars' esa, "gu bheil sibhse uile ag iarraidh a bhi 'n 'ur Ni-eigin; ach,

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

A leughadair ionmhuinn, bithidh e sona *dhuit*, ma 's urrainn thu na briathran so a ghabhail mar chunntas *umad fhéin*. Bitheadh iad sgriobhta air ursannaibh do chridhe. Leanadh iad thu a ghnàth. Leanadh iad thu gu do ghnothuch aimsireil. Bitheadh iad 'n an tearuinteachd dhuit an uair a bhuairidh. An là an t-soirbheachaidh cuiridh iad aoibhneas ort. An là a bhròin bheir iad sòlas dhuit. Ann an tinneas bheir iad comh-fhurtachd dhuit. Ann am bàs cumaidh iad suas thu. Ann am breitheanas bheir iad saorsainn dhuit.

Tha sinn a leughadh mu mhòran a sheasas, air an là mhòr, aig dorus neimh. Cluinnear mòran diubh ag radh, "A Thighearn' ! A Thighearn' !

Fosgail dhuinne!" Ach dùinear an dorus orra leis na briathraibh uamhasach, "Cha-n aithne dhomh sibh!" (Mat. vii. 22, 23). Tha fear eile de 'n chuideachd mhoir ud a tighinn agus a bualadh. Tha guth o 'n taobh a stigh a foighneachd, "Ciod e do thagradh? Am bheil thu 'g ad mheas fein beartach, agus air fàs ann an saoibhreas, agus gun fheum agad air ni 's am bith?" Is e am freagradh,

"Is peacach bochd mise, gun ni annam riamh,
Ach m' uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

Is leòr e. Tha an dorus air fhosgladh; tha a bheatha aige stigh; agus mar a theid e suas chum gloir an Ierusaleim nuaidh, agus a ghabhas e àite am measg nam nithean a cheannaicheadh le fuil a tha a tilgeadh an crùn an làthair na caithreach, tha e ag eisdeachd ri 'n òran.

"Bu pheacaich bochd' sinne, gun ni annainn riamh;
Ach ar n-uile 's na h-uile 's e Iosa Criosd."

---

"GHLAODH AN DUINE BOCHD SO, AGUS DH' EISD AN TIGHEARN RIS; AGUS AS A THEANNTACHDAIBH GU LEIR SHAOR SE E. OH BLAISIBH AGUS FAICIBH GU 'R MAITH AN TIGHEARN; IS BEANNAICHTE AN DUINE SIN A DH' EARBAS AS."—SALM XXXIV. 6–8.

"IS FIOR AN RADH SO, AGUS IS AIRIDH E AIR GACH AON CHOR AIR GABHAIL RIS, GU'N D' THAINIG IOSA CRIOSD DO 'N T-SAOGHAL A THEARNADH PHEACACH, D' AM MISE AN CEUD-FHEAR. GIDHEADH AIR A SHON SO FHUAIR MI TROCAIR, CHUM GU'M FOILLSICHEADH CRIOSD ANNAMSA AIR TUS, AN UILE FHAD-FHULANGAS, MAR SHAIMPLEIR DHOIBHSAN A CHREIDEADH ANN, AN DEIGH SO, CHUM NA BEATHA MAIREANNAICH."—1 TIM. I. 15, 16.

## IS E CRIOSD NA H-UILE.

Iosa, mo Shlànuidhear, amhairc orm!
Oir tha mi sgìth 'us m' inntinn buairte;
Thigeam chum m' anam thilgeadh ort;
Is tu mo *shuaimhneas*. Salm cxvi. 7.

Ormsa seall nuas, oir tha mi fann;
Nam fhaireachadh tha 'n t-astar fad;
Cabhar do chumhachd iarram ann;
Is tu no *neart*. Salm cxviii. 14.

Chaidh mi air seacharan anns an t-slighe;
Tha an oidhche stoirmeil agus dubh;
Cuir thugam gath a bheir dhomh sìth;
Mo *sholus* thu. Salm xxvii. 1.

Carson a tha mi aonaranach, fàs?
Bhuineadh dhomh cliù thoirt dhuit gu deas:
Cuiridh tu aoibhneas nuas o d' làthair;
M' *aoibhneas* am feasd. 1 Pead. i. 8.

Bhuilich thu orm le laimh cho fial,
Faodaidh mi slàinte mo chuirp bhi uam;
Rinn thusa saoibhir mi do Dhia;
Mo *shaoibhreas* thu. Taisb. iii. 18

Cluinneam mu 'm thimchioll fuaim nan sian,
Ach 'n uair ghabhas m' anam geilt,
Teichidh m' anam chum a dhion;
'S tusa mo *chraig*. Salm xviii. 31.

'N uair thilgeas am fear-casaid gath,
Seallam riuts'-theid m' fhiamh air cùl;
Ni d' chrann-ceusaidh fasgath maith;
Mo *shiochainnt* thu. Eph. ii. 14.

Is diomhain dhomhsa furtachd dhaoine,
Cha-n fhaod mi earbs' a dòchas saoghlt';
Annadsa tha 'm dhòchas nach 'eil faoin;
Mo *bhunait* thu. Ier. xvii. 7, 16.

Is iomadh cath a tha r' a chur;
Am bàsaich mi? no an geill mi sios?
Gun aobhar an d' thugadh an suaicheantas ud?
Is tusa mo *sgiath*. Gen. xv. 1.

'N am sheasamh air bruachaibh Iordain mhòir,
Sa chath ud a gheibhear thar gach cath;
Cha-n fhuiling thus' gu'n teid mi fò,
Is tusa mo *bheatha*. Col. iii. 4.

Riaraichidh tusa m' uile mhiann,
Eadhon gu bràth, cia b' e thig rium;
Troimh bheatha, 'us bàs, o sin gu sior,
Is tusa m' *uile*. Col. iii. 11.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH 1869.

## AN TIGH AGAINN AN SO AGUS AN DEIGH SO.

(OUR HOUSE HRRE AND HEREAFTER.)

"Oir tha fios againn, nan sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a 'phâilliuin so, gu bheil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le lâmhan siorruidh anns na neamhan."—2 Cor. v. 1.



Amhaircidh duine glic roimhe mu 'n toir e leum, agus bheir e an aire, mar a dh' fhaodas e, nach bi e na 's miosa n' uair a ruigeas e an t-àite a bha roimhe a ruighinn. Mu 's fhàg e aon tigh is maith leis tigh na 's fhearr a bhi 's an amharc, ma ghabhas e bhi. Aontaichidh tu ri so, a leughadair. Ro mhaith, ma ta, am bheil thu 'toirt aire gu 'm bi cinnteas agad fhéin air tigh na 's fearr 'bhi agad 's a bhi-bhuantachd? Faodaidh miltean de shluagh onorach a ràdh le Pol, *is aithne dhuinn* gu bheil leithid a dh' àite ann duinn, ullamh an uair a dh' fhàgas sinn an corp so. Cha-n 'eil iad na 's cinntich na thu fhéin gu 'n toirear à so iad; ach theagamh gu 'r iad a 's cinntich a tha mu nàdur an atharrachaidh. An amhairc thu, a leughadair, air ciod e 'tha romhad? Oir cha-n 'eil aobhar ann airson nach bitheadh tu cho cinnteach ri Pol, no neach eile, gu 'm bi tigh na 's fearr agad an deigh so, an uair a dh' fhàgas tu do thigh an so.

Nach bu mhaith tigh na 's fearr a

bhi againn ? Ciod e cho truagh, dìblidh, 's a tha an corp anns am bheil sinn. Is iongantach agus is uamhasach a chruth. Ach cha-n ionann e 'us mar a thainig e o laimh a chruithfhir. Thruaill sinn agus mhill sinn e. Chaidh obair laidir, mhaiseach Dhé a thionndadh le 'r peacadh-ne gu bhi làn lochdan agus dìblidheachd. Theagamh nach do smuainich thu riamh air do chorp mar àite còmhnuidh car ùine, tigh gu bhi beò ann, ré uine ghoirid. Cha-n e an corp an duine, ach ni dealaichte uaithe, ged nach e ni eile e. Tha e ort agus mu 'd thimchioll, 'n a àite fasgaidh mar thigh cloiche no fiodha. Tha thu *ann*. Shuidhich Dia an sin thu. Tha an iuchair aige. Togaidh e no leagaidh e na ballachan. A nis, tha thu stigh, air do dhruideadh a stigh fo ghlas, an togail timchioll ort, faodaidh sinn a ràdh ; an ùine ghoirid bithidh tu mach, —c' àite mach ? Is i sin a' cheisd.

Tha thu stigh aig an àm. Ciamar tha thu 'g ad fhaotainn féin, a leughadair ? Nach robh tinneas, pian, no sgìos agad ? Bha, bha. Faodaidh tu bhi òg, fallan, maiseach, ach b'aithne dhuit 'bhi tinn, goirt, sgìth. Is aithne dhuit cho beaga 's a dh' fhàgas tinn, goirt, agus sgìth thu. Is e an tigh dìblidh, mi-fhallan 's a bheil thu a 's coireach. Agus bithidh so na 's soilleire 'n uair a thig an aois, agus a thréigeas do neart agus do mhaise thu. Tha an oige neo-ghlic, agus saoilidh i gu bheil gach ni gu maith mur 'eil dragh no pian ann aig an àm. Ach aon cheum eile, agus tuitidh i sios le sgìos no pian, air neo luidhidh i an sin, 'n a culaidh eagail 'us gràine.

Agus theagamh gu 'r seann fhearàiteachaidh an tigh thu, agus gu bheil mion eòlas agad air. Is gann gu bheil ball deth leis am bheil thu riaraichte. Suilean gearr-sheallach, no cluasan bodhar, no uilt raga ; siataig, no paralais, 'g ad reubadh no 'g ad chur air chrith ; cnàmhan tioram, agus feoil phreasach ; call fuilt, call fhiaclan, call càile, anmhuinneachd, inntinn fo thioma, caitheamh no cion spionnaidh. Is cruaidh an càs e, Ach thig an t-atharrachadh. Oh nam b' ann airson a chuid a 's fearr a bhitheadh e ! Tha e cinnteach gu bheil Dia tairgseadh dhuit àite tha airidh air dathigh a ràdh ris, àite còmhnuidh, gun sgìos no dragh air bith. Carson, ma ta, nach amhairceadh tu ri do thoirt á so le earbsa aoibhneach agus cinnteach ?

Tha Pol ag ràgh ris a choluinn so ar "tigh talmhaidh." Tha e *talmhaidh*. Tha nithean ann a tha fad an aghaidh a chéile ; maith 'us olc, aoibhneas 'us bròn, socair 'us anshocair, solus 'us dorchadas,—gucagan 'us crionadh an earraich, toradh 'us seacadh an t-samhraidh, duilleag chrion agus bhuidh,—grian no fras 's a mhaduinn, teas no tinneas-gréine fuar mu mheadhon-là, am feasgair ciuin, soilleir, no uamhasach le gruaim na stoirm a tha bagradh tighinn. Tha an corp so coslach ris an talamh, làn caochlaidh agus cathan. Ach tha e *ceangailte ris an talamh* cho cinnteach 's a tha e talmhaidh. Cha-n urrainn e éiridh os cionn na talmhainn, no dealachadh ris. Cha-n urrainn e dhol stigh do neamh, no an Tighearn a choinneachadh anns an athar 'n uair a thig e. Faic mar a sheas na deiscioluil mar gu 'n robh am freumh 's an talmh, 'n uair a dh' eirich an Thighearn suas. Bha *esan* air atharrachadh, ach bha *iadsan* fhathasd ann "ar tigh talmhaidh," agus gun chomas a leantuinn. A nis, cha-n e mhàin gu bheil e talmhaidh, ach de 'n talamh. Air a dheanamh de thalamh, agus gu pilltinn ann fhathasd. Tha e de 'n aon ghnè ris an iteodha no an nathair lubaich. Oh a chnuimh ! is tu mo mhàthair agus mo phiuthair. "Tha ar fois le chéile 's an duslach." A leughadair, faodaidh ar "tigh talmhaidh" sin a ràdh, ach cha-n fhaod sinne a ràdh. Cha-n ann de 'n talamh a tha sinne, agus air an aobhar sinn cha-n urrainn sinn bhi beo ann le sìth 'us sòlas. Ach, arsa Pol, "tha fios againn" gu bheil tigh na 's fearr againn.

Tha e a labhairt air mar an ceudna

mar "am pailliun so." Bùtha anmhunn, gluasadach. Air a leagadh le oiteag, air a reubadh le dealg, no air a losgadh le srad. Gun fhois ann. Gun dion ann a 's fiù. Cha-n 'eil Dia a rùnachadh e bhi 'n a àite-comhnuidh maireannach againn. Ni mò a dh' iarradh duine glic 's am bith gu 'm bitheadh e mar sin. Cha d' rinneadh sinn gu bhi beò ann am bùthaibh, ach ann an tigh aig am bheil bunaitean. Tha na tha neobhàsmhor dhinn ag iarraidh àite foise siorruidh anns na neamhaibh. Is éigin do 'n truaillidh so neo-thruaillidheachd a chur air; do 'n bhàsmhor so neobhàsmhorachd a chur air. Tha ar nadur 'g a agradh. Tha Dia 'g a thoirt seachad. Tha creidimh a deanamh greim air, agus ag ràdh le dearbhachd "tha fios againn" gu bheil e againn air a choimhead air neamh air ar son.

Ach tha a chuid a 's miosa r' a ràdh fhathasd mu 'r tigh an so. Is e àite-còmhnuidh agus àite àrachaidh peacaidh a th' ann. Cha-n ann a mhàin fo smal peacaidh ach làn dheth. "Tha an fheoil a cogadh an aghaidh an spioraid." Tha an lagh a tha ag iarraidh ar marbhadh a gabhail còmhnuidh ann ar buill. Agus mar tha do thigh neoghlan agus mi-fhallan, tha droch fhear-àiteachaidh ann cuideachd. Ma bha e olc air tùs, rinn thusa na 's miòsa e. Is e do chuidse a neoghloine, is e do chuidse a thruaillidheachd, a dhroch clann,—ma dh' fhaodas sinn sin a ràdh ri 'aignidhean agus anamiannaibh. Air chor 'us an uair a threòraicheas iad thu gu peacadh cha-n 'eil iad ach a leantuinn na slighe anns an do threòraich thusa iadsan air tùs. Is e tigh air a roinn 'n a aghaidh féin a tha 'n ad thigh an so; cha-n urrainn da seasamh. Tha sin soilleir. Tha e neoghlan, diblidh, lag, truagh, peacach. 'G a ghabhail mar a tha e, cia neo-choslach ri àite-còmhnuidh duine neobhàsmhoir, no teampull an Spioriad Naomimh! Cia neo-choslach ris an tigh a bh' ann a bha cho fiùdhail air Eden! Ceart mar a bha gloir an tighe sin goirid air glòir an tighe spioradail a dh' ullaich Dia an taobh thall de 'n aiseirigh.

An measg gach seorsa dhaoine tuitidh an tigh 'us theid am fear-àiteachaidh a chur as. Ciod e a leanas? Am bheil dòchas maith againn? Nach 'eil aon ni cinnteach ach an leagadh agus an cur a mach? Am bheil e uile dorcha, michinnteach, eudòchasach, ach sin?

Ciod a tha Pol ag ràdh? "Tha FIOS againn nan sgaoilteadh o chéile ar *tigh talmhaidh a phailliuin so* gu bheil againn *aitreabh o Dia, nach do thogadh le lamhan, siorruidh anns na neamhan.*" Sin agad deagh dhòchas agus làn dearbhadh. *Aitreabh* 'us cha-n e pailliun anmhunn, gluasadach; aitreabh o Dhia, gun chomharradh an fhiadh-bheathaich idir air; aitreabh *spioradail*, "nach d' rinneadh le lamhan" cha-n ann a bacadh ach a cobhar na beatha spioradail; aitreabh *siorruidh*, cha-n e ni a chaitheas anns a chleachdadh, no do 'n cuir ùine as, no droch aimsir; aitreabh *neamhaidh*, fad as o' n t-salchar, an diblidheachd, na truaighean, na cathan, an t-saothair, an amhghar, agus na caochlaidhean, a tha co-cheangailte ri 'r "tigh talmhaidh." Ann an aon fhocal, tha cinnteas aig an abstol air tigh an deigh so, 's an gabh e còmhnuidh gu bràth, far an sealbhaich e gu h-iomlan 'us gu bràth gloine, sìth, agus sonas neamhaidh.

Nis, thugadh an dòchas cinnteach agus sona so dha cha-n ann a chionn 'us gu 'm b' abstol e, ach a chionn 'us gu 'm bu Chriosduidh e. Agus cha *b' esan* a mhain a fhuair e. Tha e a labhairt air mar ni a bhuineadh do uile phobull Dhé. Agus tha lionmhor chreidmheach ann an diugh a dh' innseas dhuit le 'm bilibh féin gu 'm bheil an dearbhachd agus an oighreachd ud ann an co-cheangal mar thoradh ri 'n creidimh cho cinnteach 's a tha co-cheangal aig an t-solus ris a ghréin. Their iad riut "Dh' innis Dia dhuinn mu thigh na 's fearr an deigh so, ullamh air ar son,—bha sinn toilichte a chluinntinn agus chreid sinn e. Dh' innis e dhuinn gu 'r e tiodhlac saor a

bh' ann, agus chuala sinn e gu toilcach. Dh' innis e dhuinn nach robh againn ach creidsinn anns an Tighearn Iosa Criosd, agus dh' fheuch sinn le 'r n-uile chridhe a bhi creidsinn. Dh' earb sinn á obair a chroinn-ceusaidh agus cha do thagair sinn aon ni ach a thoillteanas, agus dh' éisd Dia ar n-ùrnuidh agus choimhead e a ghealladh. Rinn e creutairean nuadh dhinn féin, agus thug e dòchas cinnteach dhuinn á tigh nuadh agus na 's fearr, 'n uair a sgaoilear an tigh bàsmhor so as a chéile. *Tha fios againn gu bheil e air* ullachadh dhuinn air neamh. Agus ma tha sibh a foighneachd ciamar a tha fios againn, tha sinn a freagairt le Pol, 'An ti a dh' oibrich sinn chum so féin, is e Dia e, a thug dhuinn mar an ceudna geall-daingnich an Spioraid.' Agus ma tha sibhse airson fios bhi agaibh féin, creidibh, mar a rinn sinne, agus iarraibh, mar a rinn sinne; oir 'tha e 'toirt an Spioraid Naoimh dhoibhsan a dh' iarras e.'"

A leughadair, dh' innis Dia dhuitse na nithean ceudna chum an creidsinn agus earbsa chur annta. Tha e toilichte thusa dheanamh siothchail, sona, dòchasach, mar a rinn e daoine eile. Thairg e an tiodhlac saor dhuit, agus rinn e an gealladh. Ciod e rìs? An do chreid thu? Am bheil geall-daingnich an Spioriad agad 'g ad dheanamh comasach air a ràdh, "*Tha fios agam* gu bheil dathigh shona agam chum còmhnuidh ann an uair a reubar as a chéile am pailliun bochd so?

An iad sin do bhriathran-sa, a leughadair? Mur iad, am bheil thu toileach an gabhail thugad? Their thu fhéin gu 'm bu mhaith nam b' iad. Ro mhaith, cha-n 'eil ach do mhichreidimh féin 's an t-slighe. Cha do chuir Dia ni 's am bith 's an rathad ort chum an cuibhrionn sona ud a chumail uait, ma 's e do thoil agus d' oidheirp e bhi agad. Seadh tha e a tairgseadh agus a tabhairt gach cabhar feumail chum *na h-amluaithean agad fhéin* a bhriseadh sios agus cùrsa saor a thoirt dhuit, agus làn dearbhachd an dòchais. Gabh rabhadh agus comhairle mu 'm bi e ro anmoch. Faodaidh do thigh bhi ri làr ann an tiotadh, agus thu féin caillte ann an dorchadas iomallach. Cha-n 'eil eadar-dhealachadh eadar sean aois, meadhon aois, agus an òige a thaobh so. Tha Mac an duine, —no ma dh' fhanas esan, am bàs,—a tighinn aig uair nach smuainich daoine. Nach amadan thu mur ullaich thu m' a choinnimh? Ruith, mar gu 'm bitheadh do thigh 'n a theine, agus aig caithir na trocair iarr dion an agaidh na feirge agus na leirsgrios a thig ort. Teich airson do bheatha!' 'Us cha-n 'eil rathad teichidh ann ach trid creidimh ann an Criosd. Gun sin, tha thu dlù do 'n bhàs siorruidh. Tha do thigh air a ghaineimh. Eiridh na gaothan, ruithidh na h-uisgeachan 'n a aghaidh. Tha dealanach neimh ullamh gu bualadh air. Is éigin d' a tuiteam. Ach trid creidimh faodaidh *tusa* éiridh an uair a thuiteas *esan*. Oir "tha fios againn" —agus tha sinn a guidheadh dhibhse gu 'n gabh sibh geall-daingnich an Spioraid, agus gu'n abair sibhse leis na naoimh ann am briathraibh sona an dòchais chinntich—"nan sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a' phàilliuin so, gu bheil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le làmhan, siorruidh anns na neamhan." (11 Cor. v. 1.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL.

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH 1869.

## RICHARD CNILL.




Thachair air là o chionn tri fichead bliadhna 's a deich, gu 'n do thuit leanabh, a bha dol do 'n sgoile thar allta, 's an t-sruth. Chuala banntrach bhochd fuaim an spairt, agus air dhi aire thoirt do bhoneid an leinibh a snàmh air an uachdar, thearuinn i o bhàthadh e. Is e bh' anns an leanabh Richard Cnill a bha an deigh sud 'n a shoisgeulaiche mòr, measail, 's na h-Innsibh agus ann an Russia. "Cha b' urrainn Molaidh Robins leughadh," theireadh e "ach theàruinn i mo bheatha; ni comasan beaga mòran, ach is éigin an cleachdadh gu ceart."

Rugadh e ann am baile beag Braunton an Siorramachd Dhebhoin 's a bliadhna 1787. Bha 'athair 'n a shaor, ged a dh' éirich e suas gu crannchur cothromach a mhealtuinn. Cha-n 'eil e coslach gu 'n robh a h-aon d' a pharantaibh aig an àm air an aithbhreith ; ach an uair a bha e fhathasd 'n a ghiullan, thòisich Ioseph Ebhans, duine òg a dh' fhosgail bùtha 's a bhaile, air coinnimhean a choimhead chum

aoraidh 'n a thigh fhéin. Thugadh Mrs Cnill an toiseach gu Criosd, agus an lorg sin dh' fhuiling i mòran o 'n duine aice 'us e fhathasd gun iompachadh. "Ach," ars 'a mac, a sgriobhadh mu sud a rìs, "dh' iarr i comhfhurtachd ann an ùrnuidh, agus bheireadh i mise leatha gu tric a dh' ionnsuidh a seòmair, agus theireadh i, "Lub do ghlùn an sin leam, a ghaoil, agus ni mise ùrnuidh *leat;* cha tig d' athair no do bhraithrean cuide rium." B' iongantach leam mar a ghuileadh i, agus c'àite an d' fhuair i leithid a dh' ùrnuidhean airson m' athar agus an teaghlaich, ach tha fios agam a nis; agus tha aobhar agam a bhi creidsinn gu 'n d' fhuair a h-urnuidhean air an son freagradh, agus gu 'n do choinnich i riutha uile air neamh ach mi fhéin, agus is e mo dhòchas trid grais shaoibhir gu 'n coinnich i mise ann cuideachd. Gu' m a beannaichte gu 'n robh Dia airson mathar a dheanadh ùrnuidh."

Chuireadh Richard a dh' ionnsachadh a bhi 'n a thaillear, ach cha do dhearbh e e fhéin ro shuidhichte 's na ceud laithean. Bu ro thoil leis ceòl, agus ghabh e leis an toil a bh' ann, am measg luchd-ciuil reiseamaid de mhilitia. Ach bha sud cho goirt l' a mhàthair 'us gu 'n d' thug Mr Ebhans oidheirp air 'fhuasgladh, agus chaidh sin a dheanamh le duine eile chur 'n a àite. Is iongantach mu 'n duine mhaith a bha 'n a mheadhon ann an iompachadh na màthar, gu 'n robh e 'n a aon mheadhon cuideachd ann an dùsgadh a' mhic. Ann an tigh Mhr Ebhans chunnaic Richard an toiseach aoradh teaghlaich 'g a choimhead. Dhuisg an sealladh a choguis, agus thòisich e air Dia 'iarraidh. 'S a bhliadhna 1812 chaidh e a dh' fhuireach gu Bideford, gu cùram gnothuich a ghabhail an sin, agus air dha 'bhi 'frithealadh air teagasg searmonàiche mhoir an sin, nochd a' bheatha nuadh, a dh' fhaodadh bhi ann roimhe, i fhéin gu soilleir, 'us gu cumhachdach. Thainig e gu bhi 'n a fhear-teagaisg Sgoile Sàbaid, agus 'n a fhear-craobhsgaoilidh thrachdan, agus nochdaidh an eachdraidh bheag leis fhéin a leanas gu 'm bu fhreagarrach air a shon e:—

"Bha Militia Debhoin mu thuath gu bhi air an leigeadh as o 'n t-seirbhis aig Barnstaple. Bha mile dhaoine 's an reiseamaid a bha gu pilltinn gu 'n teaghlaichean air feadh na siorramachd air fad. Thubhairt Mr Mills, duine maith air an d' fhuair mi eòlas 's a sgoile Shàbaid rium 'Nach maith an cothrom a tha 'n sud air trachdaibh mu 'n diadhachd a sgaoileadh air feadh bailtean dorcha na tìre! Bheir an reiseamaid duinn mile luchd-sgaoilidh, ma ruigeas sinn air na daoinibh.' Thubhairt mise, 'Cia mar ghabhas e deanamh?' 'Tha mise ro dhiuthanta' ars' esa, 'ach bheir mi dhuitse na trachdan ma bheir thusa dhoibh iad.' 'Ni mi sin.' Fhuaireadh na trachdan, agus thoisich mi. Bha na daoine air an tionail ann an aon àite, a feitheamh air an fhocal gu an airm a thoirt seachad. Rainig mi a bhuidhean-toisich air an laimh dheis, agus thubhairt mi "A chairde, an toir sibh leabhar beag boidheach leibh a dh' ionnsuidh 'ur teaghlaichean? Ghabh iad gu toileach iad. Rainig mi an sin an luchd-ciuil, Ghabh mi 'Criosd an aon dìdean o 'n fheirg a tha ri thighinn' agus thairg ni do 'n mhaighistir e. Sheall e rium agus thubhairt e "Tha mi 'tuigsinn gu bheil thusa 'dol timchioll chum daoine iompachadh, an iompaich thu mise?' Fhreagair mi 'Cha bhuin e dhomhsa daoine 'iompachadh, ach nam buineadh, b' e an ceud fhear a dh' iompaichinn Sergeant Reinolds.' 'Ro mhaith' ars 'esa 'tha sin furasd a thuigsinn.' 'Tha' ars' mise 'agus tha e treibhdhireach. Nis faodaidh an trachd so d' iompachadh, a Shergeant. Sgriobhadh e leis an duine mhòr sin Mr Herbheidh, udair nam 'Meorachaidhean am measg nan aitean-adhlaic." 'Oh,' ars' esa', 'leugh mi an leabhar sin, agus gabhaidh mi do thrachd, agus leughaidh mi e.' Is e so na bha uam, oir ghabh an luchd-ciùil uile iad. Chaidh mi a rìs gu buidhinn eile, na *grenadiers*, a ghabh uam iad gu toileach gus an d' rainig mi aon fhear faoin. Ghabh e an trachd, thog e suas e, agus rinn e mionnan ris, agus dh' fhoighnich e, 'Am bheil thu 'dol gu 'm iompachadh-sa?' Thubhairt mi 'Na dean mionnan ris an trachd, cha dean thu cron air an trachd, ach ni thu cron air d' anam fhéin.' 'Co thusa?' ars' esa 'Cruinnichibh timchioll da, a dhaoine, agus ni mise mionnan ris.' Rinn iad e, mhionn e gu h-uamhasach, agus ghuil mise. Thaisich na daoine 'n uair 'chunnaic iad na deòir, agus thubhairt iad, Leig as e, is e ar maith 'tha uaithe.' Mar sin sgaoil mi mo mhile trachd, agus dh' fhàg mi iad fo chùram an neach a thubhairt, 'Cha phill m' fhocal-sa do 'm ionnsuidh gu diomhain.'

Aireamh bhliadhnachan an deigh sud, phill mi o na h-Innsibh a dh' ionnsuidh mo dhùthcha, agus rinn mi taghail aig Ilfracombe. Bha sùil aca rium, agus fhad 's a bha mi a teagasg, chunnaic mi duine mòr liath romham 's a ghal, agus duine òg mar gu 'm b' e a

mhac e, r' a thaobh, 's a ghal mar an ceudna. 'N uair a sguir mi thubhairt an t-athair rium 'us iad le chéile air tighinn thugam, 'Am bheil cuimhne agaibh air trachdan a thoirt seachad do 'n Mhilitia aig Barnstaple o chionn àireamh bhliadhnachan?' 'Tha.' 'Am bheil cuimhne agaibh air ni comharraichte air bith a thachair?' 'Tha; bha fear de na *grenadiers* a mhionn rium gus 'n a ghuil mi.' 'Stad 'ars 'esa, b' e sin mise; us cha d' thug mi maitheanas dhomh fhéin riamh airson an uilc ud; ach tha mi an dòchas gu 'n d' fhuair mi aithreachas 'us maitheanas o Dhia. Agus a nis, an toir sibhse maitheanas dhomh?' Leagh mi car tiota, agus an sin dhealaich sinn le ùrnuidh gu 'n coinnicheadh sinn a chéile air neamh. Nach 'eil sin 'n a mhisneach? Nach fhaod sinn a ràdh *gu 'm faod aon trachd anam a theàrnadh.*"

Chomhairlich cuid de chairdibh Richard dha bhi 'n a mhinisdear soisgeil. Bha so a réir a thograidh féin, agus 'an ùine ghoirid thoisich e air ionnsachadh aig oil-thigh ann an Acsminster. Feuchaidh na leanas gu'n robh an comas mòr labhairt a bh' aige an deigh sud 'g a nochdadh féin aig an àm ud :—

Bha e 'n a chleachdadh aig na foghlumaich an deigh na ceud bliadhna de 'n ionnsachadh, searmoin a leughadh air an tugadh am fear-teagaisg agus na foghlumaich eile breth. Air a cheud uair dhasan so a dheanamh, roghnaich Mr Cnill mar stéidh-teagaisg, 'Tha sibhse bha roimh so fad o laimh air 'ur toirt am fagus tre fhuil Chriosd,' agus thòisich e o 'fhaireachadh fhéin air solus a chur air an earrainn, agus a chathachadh air peacaich a chòir a th' aig Criosd air buidheachas a phobuill le leithid a chumhachd agus a bhuaidh leaghaidh, agus gu 'n robh lionmhor de na foghlumaich, a di-chuimhneachadh gu 'm bu bhreitheamhan iad, a sileadh nan deur. Bha tosd fad ann an uair a sguir e, agus an sin dh' éirich an ceann-suidhe a siapadh nan deur o a shùilibh féin, agus dh' fhalbh e ag radh "A chairde, tha breitheamhan air an cur 'n an tosd an diugh."

An uair bha e 's an oil-thigh, dhuisg searmoin o Dhr Uagh 'an Lunnunn dian-iarrtus ann an deigh dol a mach leis an t-soisgeul chum nan cinneach. Chuir e a chuis roimh 'n Chomunn Lunnuineach airson craobhsgaoileadh an t-soisgeil, agus 's an earrach 1816 sheòl e do Mhadras. An dearbh là 's an deachaidh e air tìr, theagaisg e, agus bha banntrach òg air a h-iompachadh, neach a thainig gu bhi 'n a mnaoi aig Dr Medhurst, soisgeulaiche mòr am measg nan Chineach. Bha a shaothair 's na h-Innsibh air a bheannachadh gu mòr, gu h-àraidh ann an cur suas sgoilean. Ni mo a b' ann am measg muinntir na dùthcha a mhàin a shaothraich e. Tha e fhéin ag innseadh mar a leanas :—

Bha duine òg de luchd-riaghlaidh na tìre, a bha sgriobhadh leabhair air taobh an ana-creidimh, a chaidh là Sabaid a dh' éisdeachd do 'n eaglais a bh' agam. B' e an steidh-teagaisg 'Feuch tha mi a' m sheasamh aig an dorus agus a bualadh.' Chunnaic mi an coigreach a sileadh nan deur, agus thubhairt mi ri fear de 'n luchd-dreuchd, 'Am bheil fhios agad c' àite am bheil e 'fuireach? Is eigin domh sgriobhadh d' a ionnsuidh.' Rinn mi sin agus fhuair mi freagradh ag iarraidh orm gairm *air ball.* Fhuair mi e 's a ghal. 'Dh' fhairich thu an teagasg an diugh' ars' mise. 'Dh' fhairich' ars' esa; 'bhuail Criosd aig mo dhorus, agus dhiult cho tric mi e, gu'n robh eagal orm nach buaileadh e tuilleadh.' 'Chum nach tachair sin' ars' mise, 'deanamaid ùrnuidh agus iarramaid maitheanas air ball; is e sin an doigh.' Rinn sinn ùrnuidh; ghuil esan; rùnaich e; reub e 'n a mhìribh an sgriobhadh ana-creidmheach; agus threig e a dhroch companaich. . . . . Bha coinneamh bhreagh againn aig an do labhair e, agus dh' aidich e gu foilleasach a chuid mear-achdan."

Ach cha b' fhad a dh' fhan Mr Cnill 's na h-Innsibh. Thréig a shlainte e; agus air do 'n *cholera* thighinn do 'n tìr, air dha bhi 'frithealadh do 'n mhuinntir thinn, bhuail an eucail air fhéin. Air dha thighinn gu maith am feabhas, dh' iarr na lighichean air na h-Innsean fhàgail. Rainig e Sasunn 's a bhliadhna 1819, gun a bhi ach tri bliadhna air falbh. Mar a fhuair e a shlàinte thoisich e air searmonachadh ann am bailtibh beaga Dhebhoin. An sin thairg da chomunn airson craobh-sgaoileadh an t-soisgeil a chur gu St Petersburg. Dh' fhuirich e an sin tri bliadhna deug, agus cha-n urrainn dhuinn ach beagan sgeil a thoirt air mar dh' éirich dha. Shearmonaich e gu dùrachdach do mhuinntir Bhreatuinn a bha 's an tìr sin, agus aig an am cheudna shaothraich e chum am Biobull a chraobhsgaoileadh air feadh rioghachd Russia air fad.

Fhad 's a bha am Mor-righ

Alasdair 'n a uachdaran air an tìr, bha saorsainn aig daoinibh 's an obair bheannaichte; agus thug Bana-phrionnsa Metcherscy a dh' iompaicheadh tre bhi cluinntinn teagaisg a cloinne le minisdear diadhaidh, Dr Pincerton, a cuideachadh dìleas doibh. Maille ri sin dh' eadartheangaich i gus a chainnt Russianaich "Nighean an Araich" le Legh Richmond, "An Coitear òg, &c. agus chraobhsgaoil i gu farsuinn iad. Ach an uair a rainig Nicholas air a chaithir-rioghail, fhuair sagartan na h-eaglais Greugaich, aig am bheil fuath do 'n t' soisgeul mar a th' aig eaglais na Roimh, buaidh iomlan os a chionn. Cha robh an comas aig Mr Cnill an sin air maith a dheanamh mar a bha; agus air do dhithis bhall de 'n choimhthionail aig bhi air am faotainn ciontach ann am bhi 'craobhsgaoileadh an Tiomnaidh Nuaidh agus thrachdan, bhuineadh gu goirt riu—bha fear dhiubh air a chur 's a phriosain, agus am fear eile air fhògradh as an tìr, ann am meadhon a gheamhraidh, gun fhios fhaotainn ach fad cheithir uaire fichead roimh laimh.

Air dha bhi ceithir bliadhna posda gu sona, thainig an *cholera* gu St Petersburg agus thug e leis dithis d' a chuid cloinne, s a bhliadhna 1831. Bu ghoirt sud leis fhéin agus l' a mhnaoi, ach lean e a saothrachadh gu dùrachdach fad bliadhna. Mu bhliadhna an deigh sud dh' iarr an Comunn Lunnuineach air a thighinn gu Sasunn, chum eud a dhùsgadh airson craobhsgaoileadh an t-soisgeil. Chaidh leis gu mòr an sud, agus shiubhail e mòran de Shasunn, a searmonachadh le eud Abstoil. Mu dheireadh, thugadh e gu cùram coimhthionail a ghabhail, an toiseach, aig Uotton agus a rìs aig Chester far an do choidil e air dha bhi fad 'n a mhinisdear firinneach agus dìleas thar mòran, air an dara la de 'n bhliadhna 1857. Tha e air a ràdh gu 'n robh mu cheud minisdear soisgeil a rùnaich iad fhéin a thoirt do Chriosd, no am beatha do obair na minisdreileachd fo bhuaidh teagaisg Mhr Cnill.

A leughadair, faodaidh bhi nach 'eil gairm agad do 'n mhinisdreileachd, us nach 'eil comas an duine ud agad, ach cha-n 'eil Criosduidh ann airson nach 'eil obair cho cinnteach 's a bha i aig Richard Cnill. Fhuair an neach nach d' fhuair ach da thàlann làn dìth a bheatha air là a chunntais mar a fhuair esan aig an robh na cuig. B' iad briathran a Mhaighistir: "Is maith, a dheagh sheirbhisich fhirinnich; bha thusa firinneach ann am beagan, cuiridh mise os cionn mhòran thu; imich a steach do aoibhneas do Thighearna."

Ach faodaidh bhi nach 'eil spéis agad do ghlòir Dhé agus slàinte anaman, an ni a ghluais Richard Cnill gu saothair fad a bheatha, theagamh nach d' rinn *thusa* gniomh riamh fo 'm buaidh. Mur d' rinn, nach soilleir e, a leughadair, gu bheil thu fhathasd marbh ann am peacadh 'us ann an encoir—'n ad gheug gun toradh d' an crioch 'bhi air a losgadh! Iarr aonadh beò ri Criosd, an fhionain fhior, mar sin gheibh thu beatha airson d' anama, agus bheir thu toradh mòr a mach chum gloire Dhé.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR 1869.

## THA THU NEO-BHASMHOR.

"Ach tha iad so sgriobhta, chum gu 'n creideadh sibh gur e Iosa an Criosd Mac Dhé, agus ag creidsinn dhuibh, gu 'm bitheadh agaibh beatha troimh ainm-san."—Eoin xx. 31.



A leughadair, is creutair neo-bhàsmhor thu. Rugadh tu, agus bithidh agad ris an t-saoghal fhàgail, ach cha-n urrainn thu do bhith a chall! Is *éigin* duit 'bhi beò gu bràth! Cha-n 'eil eadar-dhealachadh ann ged tha thu cho truaillte le peacadh 'us gu 'n iarradh tu bàsachadh mar na brùidean. Tha mi 'creidsinn nan abradh Dia riut aig an dearbh àm, "Leig dhiot do dhòchas á neamh a mhealtuinn—leig dhiot do chòir air na toilinntinnbh a tha aig mo laimh dheis gu bràth—agus faodaidh tu dol air adhart fad leth-cheud bliadhna fhathasd, a leantuinn innleachdan agus tograidhean do chridhe féin, agus cha ghairm mise gu breitheanas thu airson do pheacaidhean, mi mò a ni mi peanas ort airson do dhi-chuimhne orm"—gu 'n deanadh tu mar a rinn Esau, a reic a choir-bhreith airson cuibhrinn de bhrochan dearg, do dhòchas á flaitheanas a leigeadh dhiot gu toilichte, air na cumhachan ud.

Tha mi ag ràdh gu 'm faod sud a bhi, ach *cha-n urrainn* thu. Tha ùine

àraidh air a comharrachadh dhuit a chaitheamh an so, agus *an sin* co dhiubh is maith leat no nach eadh, is éigin dhuit taisbeanadh an làthair Dhé, agus breth bhi air a toirt air co dhiubh chaitheas tu do shiorruidheachd ann an seilbh air nithibh maithe nach d' thainig riamh stigh ann an inntinn duine smuaineachadh orra, no maille ris a chnuimh nach bàsaich, agus anns an teine nach mùchar a chaoidh.

Is aithne dhomh, a charaid ionmhuinn, gu 'm faod so gu léir a bhi gun mhòr bhrigh agadsa ; ach is e an fhìrinn a th' ann. Nach 'eil e fior gu'n d' ràinig an là a th' ann ort ? ach tha mi creidsinn gu 'm bu duilich dhuit uaireigin a chreidsinn gu 'm bitheadh tu gu bràth cho sean 's a tha thu an diugh, bha e mar gu 'm bitheadh e *cho fad as ;* ach *thainig* e, agus cho cinnteach 'us a thainig, thig là do bhàis—thig an dearbh àm anns an fheudar duit seasamh am fianuis an Tighearn' Iosa Criosd—thig an dearbh àm 's an fheudar duit tòiseachadh air do bhith siorruidh, aon chuid ann an neamh no ann an ifrinn. Oh, tha mi guidheadh dhiot, beachd-smuainich air so car bheagan ùine. Tha e 'n a fhìrinn cho mòr, agus, ma tha thu fhathasd 'n ad pheacaidhean, cho uamhasach dhuitse. Na cuir uait i, tha mi a guidheadh dhiot. Tha Dia fhéin o neamh a glaodhaich, "Oh gu 'n smuainicheadh daoine air an laithibh deireannach." *Smuainich thusa air do laithibh deireannach-sa. A nis, an diugh, mu 'm bi e mò 'us anmoch.* Foighnich dhiot féin, ciod e am maith rinn na nithean sin dhuit airson an do bhris thu aithntean Dhé, agus airson an d' rinn thu ana-caitheamh air a thalannaibh ? No ciod e dheanadh iad dhuit nam bitheadh d' anam air agradh dhiot an nochd ? Cha-n aithne dhomhsa cò thu,—duine no bean, ard no iosal, beartach no bochd,—ach so is aithne dhomh, gu 'm bheil briathran-toisich na trachd so fior *mu 'd thimchioll.* Is creutair neo-bhàsmhor thu—is fheudar duit bhi beò *gu bràth*—agus mur iarr thu, *roimh na h-uile ni eile*, rioghachd Dhé agus 'fhireantachd, cha bhi buannachd agad ged a choisneadh tu an saoghal gu léir—oir an t-siorruidheachd tha sud caithidh tu far an do *dhi-chuimhnich* Dia A BHI GRASMHOR.

Agus innsidh mi dhuit ni eile a tha fior. Tha e fior gu bheil thu a thaobh nàduir ann an cumhachd dhroch Spioraid, nach 'eil ag iarraidh gu 'n smuainicheadh tu air na nithibh sin, agus a tha a miannachadh do sgrios gu siorruidh. Am bheil thu an amharus mu so ? Stad agus faic. Their thu gu bheil Spiorad annad a tha a brosnachadh do smuaintean, do bhriathran, do ghniomharan ; agus a tha comhairleachadh air taobh aon ghnè deanadais, agus an aghaidh deanadais eile ; a tha 'beothachadh miann an déigh aoin ghnè caitheimh-beatha, agus an aghaidh caitheimh-beatha eile. Nis, thoir leinn gu 'n do lean thu gu so iompaidh an spioraid ud—is e sin comhairle do chridhe nadurraich fhéin. Agus c' àite an do threòraich e thu ? Nach ann *air seacharan o Dhia* ? Nach do bhac e thu o bhi deanamh ullachaidh 's am bith airson na siorruidheachd, agus o ionmhas a thasgadh suas air neamh ? Nach do chuir e an aghaidh beachd-smuaineachaidh uaignich air a Bhiobull, agus ùrnuidh agus co-chomuinn ri Dia ? Ma bha smuain mhaith riamh agad, nach do chuir an spiorad ud smuaintean eile air chois, gus an d' fhògradh na smuaintean ud air falbh ; eadhon a nis, nach 'eil e 'cogadh an aghaidh nan nithean a tha thu a leughadh ? no ag ràdh riut gu 'r do-dheanta *dhuitse* 'coiseachd a réir nan smuaintean a tha iad ag àrach ? Agus nach ann a threòraich e thu gu so, air dhòigh 'us nam bitheadh agad ri bàsachadh a nis, gu 'm faigheadh tu gu 'm bu bhàs siorruidh dhuit gu 'n do lean thu esan ?

A nis, a charaid ionmhuinn, smuainich, tha mi ag guidheadh dhiot, ma tha an da ni a thubhairt mi fior, ciamar tha do chor-sa aig an àm ? 'S a cheud àite, tha thu neo-bhàsmhor ; agus 's an dara àite, tha thu ann an cumhachd

dhroch spioraid a bheir gu truaigh shiorruidh thu, mar fhaigh thu dol as uaithe. Agus *tha* an da ni fior ; ach is e earrainn a dh' obair an droch spioraid ud do dhalladh, air chor 'us nach léir dhuit iad ; agus is earrainn eile, d' fhàgail gun mhothachadh, air chor is nach fairich thu iad. Là an deigh latha thu e 'g ad tharruing na 's fhaisge agus na 's fhaisge air bruaich an t-sluic, an sloc ma 's e 'us gu 'n tuit duine sios ann aon uair, nach bi dòchas ann da a chaoidh ; agus co a their nach faod e tachairt mu 'n tig an oidhche ? Ma leanas tu mar a tha thu, thig an là air am faic an oidhche thu ann an teine ifrinn. Agus carson nach b' e an diugh an là ? Cha-n urrainn thu dol ceum na 's fhaide air an t-slighe leathainn gun chunnart—eadhon a nis tha Dia ag glaodhaich riut, " Pill, pill, c' uime a bhàsaicheadh tu ? " agus ma dhiùltas tu, faodaidh bhi gur i *a' ghairm mu dheireadh* a bhitheas ann. Faodaidh e mionnan a dheanamh 'n a fheirg nach teid thu *gu bràth* stigh d' a shuaimhneas.

Ach a nis tha e 'g ad ghairm. Tha an dearbh fhìrinn gu bheil thu aig an àm a leughadh na trachd-sa, an àite a bhi am measg na dream a tha 'togail an sùilean suas ann an ionad na dòruinn, a nochdadh gu bheil e 'feitheamh air a bhi gràsmhor dhuit ; agus *ma philleas tu nis, air an uair,* a tréigsinn peacaidh mar a thréig Mata " bord na cìse " agus gu 'n ruig thu Iosa, agus gu 'n iarr thu maitheanas air airson do pheacaidh, agus do chridhe atharrachadh, agus an Spiorad Naomh a thoirt duit, tha a ghealladh agad nach tilg e a mach thu *air chor 's am bith.* Oh, tha mi ag guidheadh dhiot, stad—tha so 'n a àm cudthromach agad. Creid an toiseach do neo-bhàsmhorachd — an sin gur olc an spiorad a th' annad a réir nàduir, agus gur e a 's crioch aige do mhilleadh, corp agus anam, ann an ifrinn le a theagasgaibh agus a chomhairlibh, agus an sin, gur ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gu 'n d' thug e 'aon-ghin Mhic gu bhi 'n a *shlànuidhear* do *pheacaich.* Creid ann am *fior bhith an t-Slànuidhir.* Na amhairc air mar air sgàile gun bhrigh, gun bhuaidh—nach gabh a thuigsinn, agus do nach fhaighear fagusgachd—ach creid gu 'n d' thug Dia 'aon-ghin Mhic *chum feum* pheacach chaillte—gu bhi 'n a Eadar-mheadhonair dhoibh, 'n a Fhear-tagraidh—gu bheil e, ged a tha e neo-fhaicsinneach, dlù dhoibhsan uile a ghairmeas air ann am fìrinn—gu bheil e *comasach* air iadsan uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san a theàrnadh. *Creid ann am fior bhith an t-Slanuidhir.* Bi cho cinnteach gu bheil e ann an *taobh a mach dhuit* 's a tha an droch spiorad *'n ad thaobh a stigh.* Dean greim air a cheud ghràinne ud de shiol mustaird a 'chreidimh, air am bheil iomradh 's na h-Eabh. xi. 6. a dh'easbhuidh air gu bheil e do-dheanta Dia a thoileachadh, eadhon, gu "*Bheil e ann,*" agus iarr air tighinn a d' ionnsuidh agus cogadh air do shon, agus annad, an aghaidh na muinntir a dheanadh do sgrios, agus ni e e. " Ma 's aithne dhuibhse a tha olc, tiodhlacan maithe a thoirt do 'r cloinn, cia mòr a 's mò na sin a bheir 'ur n-Athair neamhaidh an Spiorad Naomh dhoibhsan a dh' iarras e ? " Bi cho cinnteach gur e Iosa Mac Dhe 's a bha Tomas an déigh dha a làmh a chur a stigh ann an aileadh na sleigh, agus a mheur ann an aileadh nan tairgnean. Bi cinnteach nach 'eil e fad as uait—cho fad as 'us nach urrainn e do chluinntinn, d' ùrnuidh éisdeachd, agus do chabhar, ma dh' iarras tu air e. "*Ma thu fios againne gu 'n éisd e ruinn,*" ars' an t-Abstol Eoin (1 Eoin v. 15), " Tha fhios againn gu bheil ar n-iarrtuis a dh' iarr sinn air againn."

Oh, na di-chuimhnich, an uair a bhitheas thu ag ùrnuidh, gu bheil Dia 'g ad chluinntinn. Is eagal leam gu bheil mòran a tha 'gabhail orra bhi ag urnuidh—*ag ràdh an urnuidh,* mar their iad ris—gun mhothachadh aca dha gu bheil Dia *'n a neach.* Faodaidh iad an dòrus a dhùnadh, agus gabhail orra ùrnuidh a dheanamh ri an Athair a tha 'an uaignidheas, ach is ro thrice a dhi-chuimhnicheas iad gu bheil iad

*ann an fìrinn* maille ri Dia an uaignidheas—gu bheil e làthair, comasach agus deònach, air sgàth Chriosd, am peacaidhean a mhaitheadh, agus uile eucailean an anam a leigheas; gidheadh cha-n 'eil oilbheum a 's mò ann d' a mhòrachd naomh na bhi ag iarraidh tròcairean nach 'eil sinn aon chuid ag earbsadh no a miannachadh — bhi 'tarruing dlù le 'r bilibh 'n uair a tha ar cridheachan fada uaithe. Cha dean so ach ar ciont' agus ar dìteadh a mheudachadh; ach mu 'n dean thusa ùrnuidh, faic ciod e tha thu a deanamh —cò thu—ciod e tha uait; creid gur e Iosa Criosd, Slànuidhear nam peacach, ann am fìrinn, Mac Dhé, agus ged nach fhaic thu e, gu bheil a shùilean ort—gu'n d' thainig e do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach—agus ma ruigeas tusa e, nach diùlt e do chabhar; agus an sin, a tuiteam air do ghlùnaibh, innis dha d' fhaireachadh uile, agus am faireachadh 'tha uait, d' anmhuinneachd, agus d' aingidheachd — d' amharusan, d' eagalan, d' uireasbhuidhean, agus d' iarrtusan; agus fo luchd do pheacaidhean a chaidh seachad mar a tha thu—ceangailte leis an t-saoghal, an fheòil, agus an diabhul—na bitheadh eagal ort, ach gabh gu misneachail, agus creid, na rinn e air ar son, 'n a mhòr ghràdh dhuinn, agus bitheadh dòchas agad gu 'n dean e do theàrnadh.

Iarr uaithe, maitheanas agus a Spiorad Naomh, agus tha a ghealladh agad gu'm faigh thu an dà chuid, ma chreideas tu ann-san; agus is e an ni a dhearbhas gu 'n do chreid thu, gu 'm faighear thusa, an uair a tha a Spiorad Naomh a dh' iarr thu, 'cathachadh an aghaidh do sheann namhaid, an droch Spiorad, ag ràdh "is i so an t-slighe gluaisibh innte," *a leantuinn an Spiorad nuaidh*, agus *'cur an aghaidh an t-seann Spioraid.*

Cha-n e gu bheil mi ag ràdh gu bheil agad ri bhi ag amharc ri d' oibribh airson sòlais no dòchais. Cha-n 'eil annta ach toraidhean. Is éigin gu'n socraich thu do dhòchas *uile* agus do chreidimh *uile* air na tha Dia *ag ràdh*, agus *cha-n ann* air na tha *thu fhéin* a deanamh.

A thaobh nàduir, cha-n 'eil ach aon Spiorad annainn—spiorad an uilc—a tha 'g ar toirt am braighdeanas a réir a thoile; ach an uair, trid gràis, a tha sinn a faotainn an Spioraid Naoimh, tha iad sin an aghaidh a chéile, agus is aithne dhuinn co leis sinn air-san d' an toir sinn ùmhlachd.

Agus oh, a charaid ionmhuinn, anns a chogadh so cuimhnich ged a threòraicheas an Spiorad nuadh ud thu air slighe feòla-cheusaidh agus féin-mharbhaidh, gidheadh gur e an Tighearn o neamh a thàinig ann a ghràdh saor chum do thearnadh; agus an uair a tha an seann duine 'g ad bhuaireadh, "So bheir mi dhuit, ma chromas tu sios 'us ma ni thu aoradh dhomh," tha Dia a glaodhaich annad, Tog do chrann-ceusaidh agus lean mise *chum glòire.* Oh, ma leanas tu e o 'n là an diugh a mach cia b 'e mar a threòraicheas e thu, saoil thu am bi bròn ort air là do bhàis, agus air là a bhreitheanais? Ach ma dhiùltas tu sin thig an là 's am bu mhaith leat nach d' rugadh riamh thu. Gun tugadh Dia gràs dhuit an t-olc a dhiùltadh agus am maith a roghnachadh air sgath Iosa Criosd. Amen.

*(Brownlow North, Esq.)*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR 1869.

## AN UINNEAG BHRISTE.



Bha feasgair breagha Sàbaid Sàmhraidh ann. Bha fear-teagaisg soisgeulach ann am baile mòr a' suidhe am measg a chuid sgoileirean, a bha gu dùrachdach ag aithris an leasanan o'n Bhiobull. Bha i 'n a cearnaidh bhochd de 'n bhaile, agus cha robh ach droch eudach air cuid de 'n chloinn, agus bha an aghaidhean caol, glas, mar gu 'm bitheadh am biadh gann aca. Ach am measg na h-òigridh ud bha inntinne geura, agus cridheachan blàtha; agus shaothraich am Fear-teagaisg agus a luchd-cuideachaidh 'n am measg *le dòchas.* Choisinneadh cuid diubh, a bha garbh, ascaoin, roimhe, le caoimhneas an luchd-teagaisg; shocraich cuid de 'n mhuinntir òg, a fhuair bàs o dh' fhosgladh an sgoil, agus air an deachaidh am Fear-teagaisg a choimhead, ann an creidimh iriosal air Iosa mar an t-Slànuidhear, agus bheannaich iad Dia air leapaichibh am bàis airson gu'n d' thàinig iad riamh do 'n sgoil ud.

Air do 'n fhear-teagaisg amharc ris an uinneig mhòir a bha aig ceann an

t-seòmair, chunnaic e an sin aghaidh duine a bha a' sealltuinn stigh ris a chloinn. Cha robh e gun fhios aig cò a bh' ann, oir is minic a bha an duine ud 'n a sheasamh air an t-Sàbaid aig an dorus no aig an uinneig, a' faicinn agus a' cluinntinn na bha 'dol air adhart. Fhuair e cuireadh tuilleadh 'us aon uair a thighinn a stigh, ach mar is tric is ann a thug e diùltadh mi-oileanach. B' aithne do 'n fhear-teagaisg gu maith cliù an duine, oir bha e fad 'n a thàmh 's an t-sràid dlù do 'n sgoil. Bha Uilleam Forster 'n a dhuine nach deachaidh a chodal ach ainmic gun bhi fo mhisg; bha e 'n a chlachair dìchiollach, ach chaitheadh a mhòr chuid d' a chosnadh 's an tigh-òsda, as an d' thainig e dhathigh anmoch, gu tric 'n a chulaidh-eagail do 'n chloinn. An uair a bhitheadh e fo 'n mhisg, dhi-chuimhnicheadh e gu 'm bu duine e, agus, air amaibh, bhuaileadh e a bhean; agus bha a chainnt, air uairibh, cho garbh 'us cho aindiadhaidh 'us, ged a bha a chòmhnuidh ann an àite far an cluinnteadh droch cainnt ro thric, bha a ghuidhean agus a mhionnan cho uamhasach 'us gur minic a chronaich a choimhearsnaich e. B'e 'aobhar uaill gach là nach do chreid e am Biobull, agus nach do chuir e cos riamh ann an eaglais no ann an coinnimh; agus chum e 'eudach-caitheimh air air an t-Sàbaid, ann an tomhas, a chionn 'us gu'm b' fhearr leis 'airgiod a chaitheamh air an òl, ach aig an àm cheudna, chum a bhi 'nochdadh a thàir air an t-Sàbaid, agus air luchd-aoraidh.

Air an t-Sàbaid air an d' rinneadh iomradh, sheas Uilleam Foster le a phiob-tombaca 'n a bheul a' sealltuinn stigh air a chloinn, agus iad an déigh an laoidh a sheinn, agus iad ullamh chum éisdeachd ri 'm fear-teagaisg; an uair a thionndaidheadh na h-uile sùil air ball a dh' ionnsuidh na h-uinneig, far an d' innis an fhuaim gu 'n do bhriseadh roinn de 'n ghloin. Chuir am Fostereach, gun fhios da, 'uilinn troimhe, agus a nis sheas e a' mionnan, le coslas air a bhi coma co dhiubh, an uair a chaidh am fear-teagaisg d' a ionnsuidh. Shaoil leis o 'n bha e garbh, ascaoin, e fhéin, gu 'n cluinneadh e briathran ascaoin o 'n fhear-teagaisg, agus thòisich e air bhi 'bruidheann gu fiadhaich, 'n uair a thubhairt am fear-teagaisg ris, gu caomh, "Oh seadh, chi mi mar a tha, is ann gun fhios duit a thachair e. Coma leat, gheibh sinn an uinneag a chàramh. Tachairidh a leithid dhuinn uile, air uairibh. Is maith leat seinn na cloinne a chluinntinn. Nach tig thu stigh do 'n t-seòmar?"

"Tha toil agam do 'n t-seinn" ars' am Fostereach, 'us e leaghta leis a chaoimhneas ris nach robh sùil aige, "ach is e an t-aobhar airson gur maith leam a' chlann fhaicinn, gu 'n deachaidh mi fhéin gu sgoil Shàbaid 'n uair bha mi 'n am ghiullan. Och! bha iad sud 'n an laithean sona, fada na 's sona na na laithean a th' ann a nis."

"Ach," ars' am fear-teagaisg, "faodaidh laithean sona bhi agad fhathasd. Carson nach bitheadh? Tha slàinte 'us neart agad airson d' oibre, agus tha tigh agad, agus is urrainn thu do theaghlach a chumail suas; agus tha bean mhaith agad, a réir mo bharail."

Chrath am Fostereach a cheann, agus an sin, le nàire 'n a choslas, thubhairt e, "Cha-n urrainn mi tighinn a stigh, cha-n 'eil orm ach m' eudach-caitheimh; agus cha-n àite an seòmar sin do 'm leithid-se."

"Oh! coma leat d' eudach," ars am fear-teagaisg, "agus is tric le coigrich thighinn a stigh an so agus suidhe leth-uaire ann, ag eisdeachd ri seinn nan laoidhean no ris na leasanaibh. Thig a stigh, bithidh sinn uile toilichte d' fhaicinn." Agus thug an caoimhneas buaidh air an duine agus chaidh e stigh. Cha robh dad aige air dol dachaidh 's an àm a chionn 'us gu 'n d' thainig eadar e fhéin 'us a bhean, agus bha fios aige gur e bha 's a' mhearachd.

Bha am fear-teagaisg nis a' toiseachadh air labhairt, le bhi 'g iarraidh air a chloinn tionndadh ris a' chuigeamh caibdeal de shoisgeul Eoin, agus an

39mh Earrainn, airson nam briathran, "Rannsaichibh na Sgriobtuirean; oir tha sibh a' saoilsinn gu bheil a' bheatha mhaireannach agaibh annta-san; agus is iad sin a tha 'toirt fianuis mu 'm thimchioll-sa. Dh' fhoighnich e an sin o na gillibh—Cò e mu 'n d' thug na Sgriobtuirean fianuis? agus fhreagair iad, "Iosa Criosd." Chuir am fear-teagaisg an sin an cuimhne dhoibh, gu'm b' iad na Sgriobtuirean ud an Seann Tiomnadh, agus dh' iarr e uatha earrainnean a thug fianuis mu 'n t-Slànuidhear roimh làimh. Fhreagair aon ghille o 'n xxii. Salm, an 18mh earr., "Roinn iad mo thrusgan eatorra, agus air mo bhrat thilg iad crannchur."

Dh' iarr am fear-teagaisg orra an sin tionndadh a dh' ionnsuidh Isa. liii., air a sgrìobhadh seachd ceud bliadhna roimh a choimhlionadh, gu h-àraidh na h-earrainnean 3-6, "Tha e air a dhimeas, agus air a chur air chùl le daoinibh; 'n a dhuine dhoilghiosan, agus eòlach air bròn; agus mar neach a dh' fholuicheas 'aghaidh uainn, tha e air a dhimeas, agus cha-n 'eil suim againn dheth. Gu deimhin ar n-anmhuinneachd ghiùlain e, agus ar doilghiosan dh' iomchair e; ach shaoil sinne gu 'n robh e air a bhualadh, air a smachdachadh le Dia agus air a chlaoidheadh. Ach lotadh e airson ar peacaidh-ne, bhruthadh e airson ar n-aingidheachdan; leagadh air-san smachdachadh ar sìthe, agus le a chreuchdaibh-san shlànuicheadh sinne."

"Is aithne dhuibh, a chlann," ars' am fear-teagaisg, gu bheil mòran dhaoine 's an tìr so nach 'eil a' leughadh a' Bhiobuill; agus cuid a bhitheas 'g a leughadh aig nach 'eil tlachd no creidimh ann. Is coma leo cò diubh tha e 'toirt fianuis mu Chriosd no nach 'eil, oir cha-n 'eil smuain aca mu 'n t-Slànuidhear. Cha d' fhairich iad riamh an cor peacach, agus cha-n 'eil iad ag iarraidh maitheanais. Ach ciamar tha e leo 'n uair thig am bàs? An uair a tha iad a luidhe sìos 'us iad a dol na 's miosa agus na 's miosa, gus am bheil iad cinnteach gur e am bàs a th' ann? Chuala mi minisdear ag ràdh uaireigin, gu 'm fac' agus gu'n do labhair e, air fad iomadh bliadhna a shaoithrich e ann am Manchester, ri daoinibh a thubhairt nach do chreid iad am Biobull, agus nach robh a' mhiann orra cluinntinn mu Chriosd. Dh' fhoighnich mi dheth am b' aithne dha mar a bha cor aon air bith de na daoinibh sin air leabaidh a bhàis; agus thubhairt e, gu 'n do sgrìobh e 'n a leabhar beag, cunntas mu lìonmhor de na daoinibh sin, a chaidh e a choimhead aig àm am bàis. "An d' rinn iad aithreachas airson am peacaidh 'us am mi-chreidimh? ars' mise. "Cha-n urrainn mi ràdh" ars' esa, "gu 'n do ghabh iad uile aithreachas ann am fìrinn; ach tha mi cinnteach a dh' aon ni, gu 'n robh dearbhachd aca uile air gu bheil am Biobull fìor. Chaidh aon neach dhiubh as an t-saoghal ag ràdh, 'Tha e ro anmoch!' ro anmoch! Oh gu 'n robh mi air caitheamh-beatha eile a bhi agam! Oh gu 'n robh mi air maitheanas iarraidh an uair a dh' éisdeadh Dia ri m' ùrnuidh!' Chaidh innseadh dha gu 'n tugadh Dia maitheanas dha fhathasd, agus leughadh na geallaidhean dha, ag innseadh dha gu 'n d' thainig Criosd a dh' ionnsuidh an t-saoghail a thearnadh cheann-feadhna pheacach, agus nach b' urrainn esan bhi na 's miosa na 'n ceannfeadhna; ach lean e air bhi 'glaodhaich, 'Ro anmoch! Ro anmoch! gus an do thilg e an deò.'

"A nis, a chlann ionmhuinn," ars am fear-teagaisg, "sgriobh mòran dhaoine foghluimte leabhraichean a dhearbhadh gu bheil an Sgriobtuir fìor; ach is i mo bharail gur e an dearbhadh a 's soilleire uile so, Is aithne do na h-uile neach a tha a' cleachdadh bhi 'coimhead muinntir euslain gur ni gnàthaichte 'am measg dhaoine air leabaidh am bàis a bhi ag ràdh gu 'm bu mhaith dhoibh-san nam b' aithne dhoibh Dia, agus nan d' thug iad gràdh d' a 'fhocal. Ach nach iongantach an ni so nach cuala minisdear no neach eile am measg nan euslan, duine riamh a caoineadh air leabaidh a bhàis gu 'n

do chreid e am Biobull—duilich airson gu 'n d' earb e á 'leithid so de bhriathraibh, "Glanaidh fuil Iosa Criosd, a' Mhic, sinn o na h-uile peacadh.' Cha chualas riamh a leithid."

Sheinn a' chlann an sin laoidh, agus thug am fear-teagaisg an aire le taitneas gu 'n do thog am Fostereach, air uairibh, am fonn. Bha e soilleir gu'n robh tlachd aige ann an seinn, agus gu 'n robh guth làidir, binn, aige.

Mar a bha a' chlann a' fàgail na sgoile, thubhairt am fear-teagaisg ris an duine "Seinnidh tu gu maith; bu mhaith leam gu 'n tigeadh tu stigh air amaibh, air feasgair na Sàbaid gu 'n cuideachadh. Cha-n 'eil mo ghuth fhéin laidir, agus tha mi air uairibh gle sgìth le bhi 'g a chleachdadh."

"Ach, cha-n aithne dhuibh ciod an gné dhuine a th' annam," ars' am Fostereach; "òlaidh mi mòran, agus tha fios agam nach toil leibh sin."

"Cha toil leam, tha mi 'n a aghaidh, oir tha Focal Dhé fad' an aghaidh na misge; ach, am bheil fhios agad gu bheil peacadh ann a 's mò na sin?"

"Ciod e sin?" ars' am Fostereach.

"Tha misg agus na h-uile peacadh eile 'tighinn a mach uaithe," ars' am fear-teagaisg. "Is e am peacadh air am bheil mi' bruidheann *am mi-chreidimh*. Thug Dia dhuinn 'Fhocal, a tha ag ràdh gu bheil sinn 'n ar peacaich, agus gu 'n d' thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a theàrnadh pheacach; gu bheil Criosd a ghnàth 'feitheamh air bhi gràsmhor, agus gu bheil a ullamh agus toileach a bhi a' tearnadh gach neach a thig d' a ionnsuidh; 'anns am bheil againn saorsa troimh 'fhuil-san, eadhon maitheanas nam peacadh' (Col i. 14). Oh, Fhostereich, is maith dh' fhaodas sinn fhoighneachd mar anns na Sgriobtuiribh, 'Ciod a bheir duine ann am malairt airson 'anama?' Tha mi an dòchas gu 'n smuainich thu air cunnart d' anama, agus gu 'n toirear thu gu gràdh a thoirt do Chriosd."

Sàbaid goirid an déigh sud, thainig am Fostereach a dh' ionnsuidh na sgoile, le eudach maith air. An deigh na sgoile, chaidh ann fear-teagaisg dhachaidh cuide ris agus thubhairt e gu'm bu thaitneach leis cluinntinn gu 'n do leig e dheth an t-òl.

"Oh!" ars' esa, "na bithibh ro chinnteach; oir ged a leig mise dhiom bhi 'dol do 'n tigh-òsda; agus ged a rùnaich mi nach rachainn ann, chaidh mo thoirt ann, le iompaidh, air an t-seachduin a dh' fhalbh; agus is truagh a bha mi o sin, agus is eagal leam gu 'n dean sibhse tàir orm. Agus an uair a smuainicheas mi air na rinn an Tighearn Iosa airson pheacach, bu mhaith leam tuilleadh fuath a thoirt do'n pheacadh; ach tha mi cho lag. Is truagh mo chor."

"Na bi air do dhi-mhisneachadh," ars' a charaid, "tilg d' uallach air an Tighearn—uallach do laigse,' us cumaidh e suas thu. Dean ùrnuidh ris airson so, agus *dean caithris* cuideachd.

Agus thug am Fostereach buaidh ann an neart an Tighearna. "Dh' éisd an Tighearn m' ùrnuidh," ars' esa, beagan seachduinean an deigh sud ris an fhear-teagaisg," agus tha mi an dòchas gu 'n do ghabh e rium ann an Criosd. Tha faireachadh agam air gu bheil Dia g' am stiùradh, agus gu 'm bi e maille rium 'n am bheatha us aig mo bhàs."

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR 1869.

## CIOD A CHOSDAS E?

"Cò am fear agaibhse leis am miann tùr a thogail, nach suidh sios air tùs, agus nach meas an costus."—Luc. xiv. 28.



A leughadair,—Tha a' cheisd a tha aig ceann na duilleig-se 'n a ceisd mhòir. Is ainneamh iad do nach fheudar, air amaibh, a' cheisd a chur,—" Ciod a chosdas e ?"

Ann an ceannach maoin, ann an togail thighean, ann an atharrachadh àitean-comhnuidh, ann am foghlum cloinne, tha e glic a bhi 'sealltuinn romhainn, agus a bhi 'cnuasachadh na cùise. Is mòr a chaomhnadh e de shaothair do chuid nan cuimhnicheadh iad a' cheisd, " Ciod a chosdas e ?"

Ach tha aon ghnothuch 's am bheil e ro iomchuidh " an costus a mheas." Is e sin gnothuch tearnaidh ar n-anaman. Is e dearmad an sin leir-sgrios nam mìltean. Tha aineolas an sin a cumail mhòran á slighe na beatha, agus a' treòrachadh mhòran a dh' ionnsuidh an t-sluic. A leughadair, thoir d'aire dhlù dhomh an uair a dh' fheuchas mi ri beagan fhocal a ràdh a dh' fhaodas solus a chur air a' chùis.

I. Tha agam, an toiseach, ri fheuchainn *ciod a chosdas e do neach a bhi 'n a fhior Chriosduidh.*

Aidicheam nach cosd e mòran do

neach a bhi 'n a Chriosduidh o 'n leth mach. Cha-n 'eil o dhuine ach a bhi 's an eaglais dà uair 's an là air an t-Sàbaid, agus a bhi modhail ann an tomhas fad na seachduin, agus tha an diadhachd aige a th' aig miltibh mu 'n cuairt da. Is e obair shaor, shocrach a tha sin. Ach cosdaidh e nì-éigin do dhuine a bhi 'n a fhior Chriosduidh, a réir mar a tha am Biobull ag iarraidh.

(1.) Airson aon ni, cosdaidh e dha *a chuid fein-fhìreantachd*. Is éigin gu 'n cuir e uaithe a mhòrchuis agus a smuaintean arda, agus a spéis d'a chuid féin maitheis. Is éigin gu 'm bi e toileach dol do neamh mar pheacach bochd air a thearnadh le saor-ghràs, agus fo fhiachaibh air a shon uile do thoillteanas agus do fhìreantachd neach eile.

A leughadair, tha mi 'creidsinn gu bheil neul air so a bhi cruaidh. Cha-n iongantach e. Is e thubhairt gille-tuathanaich diadhaidh aon uair ri Mr Seumas Herbheidh ainmeil o Ueston Fabhell, "Is cruaidhe bhi 'cur an aghaidh an fhéin mhorchuisich, na an fhéin pheacaich." Ach is éigin a dheanamh. Cuir so sìos air thoiseach do chunntais :—Cosdaidh e 'fhéin-fhìreantachd do dhuine a bhi 'n a Chriosduidh fior.

(2.) Mar ni eile, cosdaidh e do dhuine *a pheacaidhean*. Is éigin da gach cleachdadh 'us gniomh a tha an aghaidh toile Dhé a leigeadh dheth. Is éigin da cur 'n a aghaidh, cathachadh ris, teicheadh uaithe, a chousadh, agus strì r'a chumail fodha. Is éigin da sin a dheanamh gu dìleas agus gu fìrinneach. Cha-n fhaod e sìth àraidh a dheanamh ri aon pheacadh air leth do 'm bheil gràdh mòr aige. Is eigin gu 'm meas e na h-uile peacadh mar a namhad mòr, agus fuath a thoirt do na h-uile slighe bhréig. Tha e sgriobhta,—"Tilgibh uaibh 'ur 'n uile chionta." Pillibh o 'r n-aingidheachd.—"Sguiribh de'n olc" (Esec. xviii. 31 ; Is. i. 16).

A leughadair, tha neul air so cuideachd a bhi cruaidh. Ach is eigin da 'bhi. "Ged robh an t-olc milis 'n a bheul, ged fholuich se e fo a theangaidh ged chaomhain se e agus nach tréig se e" gidheadh is éigin do 'n pheacach a thréigsinn, ma 's maith leis bhi air a theàrnadh. (Iob. xx. 12, 13.) Is éigin da-san agus do 'n pheacadh 'bhi mach air a chéile, ma tha e féin agus Dia gu bhi 'n an càirdean.

(3.) Mar ni eile, cosdaidh e do dhuine *a ghràdh d'a shocair fheòlmhoir*. Is éigin da 'bhi ri saothair ma 's maith leis rèis a ruith a dh' ionnsuidh neimh le buaidh. Is éigin da bhi cùramach mu 'n ùine aige, m'a leughadh, m'a ghnè, m'a smuaintibh, m'a inntinn, m'a chrìochaibh, m'a bheusaibh, anns na h-uile dàimh. Is éigin da bhi dìchiollach m'a ùrnuidhibh, m'a leughadh air a Bhiobull, m'a chaitheamh air an t-Sàbaid, le'n uile mheadhonaibh gràis. "Miannaichidh anam an leisgein, agus cha bhi aige ; ach nithear anam nan dìchiollach sultmhor" (Gnath. xiii. 4).

A leughadair, tha neul air so cuideachd a bhi cruaidh. Ach cha bhi toradh aig an anam gun saothair. Cuir so sìos 's an treas àite 'n ad chunntas :—"Cosdaidh e a shocair fheòlmhor do dhuine a bhi 'n a Chriosduidh fior."

(4.) 'S an àite mu dheireadh, cosdaidh e do dhuine *deagh-ghean an t-saoghail*. Is éigin da bhi toileach a bhi fo dhimeas aig daoinibh, ma 's maith leis Dia a thoileachadh. Is éigin da bhi toileach, gu 'm measadh cuid 'n a amadan, 'n a dhuine anabarrach eudmhor, agus 'n a dhuine gun chiall e. Ann am focal, cha-n fhaod e iongantas bhi air ged a theireadh cuid gu 'n robh an cuthach air. Tha am Maighistir ag ràdh "Cuimhnichibh am focal a thubhairt mi ribh, cha-n 'eil an seirbhiseach na 's mò na a Thighearn. Ma rinn iad geur-leanmhuinn ormsa, ni iad geur-leanmhuinn oirbhse mar an ceudna ; ma choimhid iad m' fhocal-sa, coimhididh iad bhur focal-sa mar an ceudna" (Eoin xv. 20).

A leughadair, tha mi 'creidsinn gu bheil neul air so cuideachd a bhi cruaidh. Ach cha-n 'eil comas air.

Cuir sin sìos 's an àite mu dheireadh 'n ad chunntas :—Cosdaidh e deagh-ghean an t-saoghail do dhuine a bhi 'n a Chriosduidh fior.

Tha agaibh an sin beagan de na chosdas e do dhuine a bhi 'n a Chriosduidh fior. Tha mi ag aideachadh gu bheil e mòr. Ach an uair a tha an long ann an cunnart, is beag aig an sgioba luchd luachmhor a thilgeadh a mach. Gun amharus bhuineadh e do Chriosduidh na h-uile ni a leigeadh dheth a chumas à flaitheanas e.

II. Tha agam nis ri mhìneachadh carson a tha "*meas a chostuis*" *cho cudthromach a thaobh anam an duine.*

Tha aon seòrsa dhaoine ris am bu mhaith leam labhairt 'n uair a tha mi 'bruidheann air a phuinc so. A leughadair, thoir aire 'n uair a bheir mi oidheirp air an cliù innseadh. Co aig tha fios nach ann diubh a tha thu féin ?

Cha-n 'eil an dream mu 'm bheil mise 'bruidheann gun smuain idir aca mu 'n diadhachd ; tha iad a smuaineachadh oirre gu maith tric. Agus is e na tha a dh' easbhuidh orra nach 'eil iad "air am freumhachadh agus air an stéidheachadh" ann an creidimh. Thog iad gu tric an t-aideachadh le cabhaig, fo bhuaidh suidheachaidh àraidh, no o fhaireachadh na h-inntinn aig an àm, gun fhior obair gràis a bhi 'n an cridhe. Tha an leithid sin ann an cunnart mòr.

Bhàsaich miltean de Chloinn Israeil gu truagh 's an fhàsach eadar an Eiphit agus Tìr Chanaain a chionn nach do "mheas iad an costus." Thréig mòran de luchd-éisdeachd Chriosd e an déigh ùine agus "cha do choisich iad na 's mò maille ris," a chionn nach do "mheas iad an costus." Cha do "mheas iad an costus," agus rinn iad long-bhriseadh air an aideachadh. Phill Herod a dh' ionnsuidh a sheann pheacaidhean, agus mhill e 'anam a chionn nach do "mheas e an costus."

Tha luchd-éisdeachd mhinisdearan cumhachdach gu tric a' basachadh gu truagh a chionn nach do "mheas iad an costus." Tha iad air am brosnuchadh gu aideachadh a dheanamh air ni nach d' fhairich iad. Tha iad a' gabhail ris an fhocal le aoibhneas cho mòr 'us gu bheil e 'cur iongantais air seana Chriosduidhibh. Labhraidh iad 'us oibrichidh iad airson na diadhachd air dhòigh a chuireas nàire air creidmhich na 's sine. Ach an uair a sguireas am faireachadh de bhi ùr, thig atharrachadh air a' chùis. Thig buaireadh no geurleanmhuinn air sgàth an fhocail, agus gabhaidh iad oilbheum. Le cuid us cuid teichidh an t-eud, agus fuaraichidh an gràdh. Ann am beagan ùine tha na h-àitean aca falamh ann an tigh an Tighearna, agus cha chluinnear umpa am measg Chriosduidhean. Agus carson ? Cha do "mheas iad riamh an costus."

A leughadair, saothraich airson anaman dhaoine eile. Sparr orra an slighe a chnuasachadh. Tairg slàinte dhoibh, slàinte ullamh, shaor, iomlan, air ball. Ach anns an obair uile innis an fhìrinn, an fhìrinn gu léir. Na labhair a mhàin mu 'n eideadh, an tuarasdal, agus a' ghlòir. Labhair mar an ceudna mu na naimhdibh, mu'n cath, mu'n armachd, mu'n chaithris, mu'n choiseachd, agus mu'n teagasg. Na leig ris a mhàin aon taobh de 'n diadhachd. Mìnich gu follaiseach na tha an diadhachd 'toirt leatha. Cuir iompaidh air daoinibh aithreachas a dheanamh agus an soisgeul a chreidsinn, ach aig an àm cheudna "an costus a mheas."

III. Is e an treas ni agus an ni mu dheireadh a tha mi 'cur romham a dheanamh, a bhi 'cur an ceill beagan nithean a dh' fhaodas do chabhar ann am "meas a chostuis."

Cha mhaith leam neach air bith a dhi-mhisneachadh, no neach a chumail air ais o sheirbhis Chriosd. Ach éisd rium an uair a dh' innseas mi dhuit cuid de nithibh a bhuineadh bhi agad air chuimhne an uair a tha thu a' meas costuis na fìor dhiadhachd.

Meas, mar aon ni, *a' bhuannachd agus an call*, ma 's fìor Chriosduidh

thu. Faodaidh tu beagan a chall s' an t-saoghal, ach coisinnidh tu slàinte d' anama neo-bhàsmhoir. Tha e sgriobhta "Ciod e an tairbhe do dhuine ged chosnadh e an saoghal gu h-iomlan, agus 'anam a chall ?" (Marc viii. 36.)

Meas, a rìs, *an cliù agus am mi-chliù* ma 's fior Chriosduidh thu. Faodaidh daoine coire fhaotainn duit, ach bithidh cliù agad o Dhia an t-Athair, o Dhia am Mac, agus o Dhia an Spiorad Naomh. Matt. v. 11, 12.

Meas, mar an ath ni, *na cairdean agus na naimhdean*, ma 's fior Chriosduidh thu. Air an aon taobh dhiot tha naimhdeas an diabhuil, agus nan aingidh. Air an taobh eile tha deagh-ghean agus cairdeas an Tighearn' Iosa Criosd (Luc. xii. 5).

Meas, mar ni eile, *a' bheatha a th' ann, an coimeas ris a' bheatha a tha chum teachd*, ma 's fior Chriosduidh thu. Tha e sgriobhta, "Oir tha ar n-amhghar eutrom, nach 'eil ach ré sealain, ag oibreachadh dhuinn trom-chudthrom glòire, a tha na 's ro-anabarraich agus sior-mhaireannach" 2 Cor. iv. 17).

Meas, mar ni eile, *toilinntinn a' pheacaidh agus aoibhneas seirbhis Dhé*, ma 's fior Chriosduidh thu. Tha e sgriobhta, "Gur gearr caithream nan aingidh."—"Mar fhuaim droighnich fo phoit, mar sin tha gàire an amadain." (Iob xx. 5 ; Eccles. vii. 6.) Ach tha e sgriobhta mar an ceudna, "Tha mi a' fagail sìthe agaibh, mo shìth-se tha mi 'toirt duibh." (Eoin xiv. 27).

Meas, mar ni eile, *an trioblaid a thig an lorg na fior dhiadhachd*, agus an trioblaid a tha a' feitheamh air an *aingidh an taobh thall de'n uaigh*. Tha e sgriobhta, "A mhic, cuimhnich gu'n d' fhuair thusa do nithean maithe ri àm dhuit a bhi beò, agus Lasarus mar an ceudna droch nithean ; ach a nis tha esan a' faotainn sòlais, agus tha thusa air do phianadh" (Luc. xvi. 25).

Agus a nis, a leughadair, tha mi a' coimhearlachadh dhuit smuaineachadh air na tha air a chur sios 's an trachd so.

(1.) Smuainich air *co dhiubh tha do dhiadhachd a' cosdadh ni air bith* dhuit aig an àm. Theagamh nach 'eil i a' cosdadh ni air bith. A leughadair, thoir aire do na tha mi dol a ràdh. Cha tearuinn a leithid sin de dhiadhachd d' anam. Dùisg mu 'm bi e ro anmoch. Dùisg 'us gabh aithreachas. Dùisg agus bi air d' iompachadh. Dùisg agus creid. Dùisg agus dean ùrnuidh.

(2.) A leughadair, ma 's tu a h-aon de 'n àireamh a mheas an costus, agus a thog an crann-ceusaidh, cha-n iarr mise ort ach *leantuinn air adhart le dùrachd*. Tha mi a' creidsinn gur minic a gheibh thu do chridhe fann, agus thu air do bhuaireadh gu toirt thairis ann an eudòchas ; ach tha mi ag radh fhathasd, Lean air adhart le dùrachd. Tha an ùine goirid. Beagan tuilleadh de bhliadhnaibh a' caithris agus ag ùrnuidh, beagan tuilleadh a luasgadh air cuan an t-saoghail so, beagan tuilleadh de bhàsaibh agus de chaochlaidhibh, beagan tuilleadh geamhraidhean agus samhraidhean, agus thig crioch air an iomlan. Bithidh ar cath deireannach air a chur, agus cha bhi feum air cath na 's mò. Gabhamaid misneach, a bhraithre ionmhuinn. Cha-n 'eil sinn fad o 'n dachaidh.

*Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN FHOGHAIR 1869.

## "FIRINNEACH GU BAS."

EACHDRAIDH AITHGHEARR BEATHA AN OLLA SEUMAS HENDERSON, LIGHICH BHA 'N A SHOISGEULAICHE ANN AN CHINA.




Cha d' fhuair an gnathfhocal Albannach, "*Cuir cridhe calma ri bruthaich chais*," riamh coimhlionadh na 's cinntiche ann am beatha duine na fhuair e ann am beatha Dhr Seumas Henderson. B'e 'fhocal-suaicheantais fhéin, "Far am bi toil, bithidh dòigh," ach cha-n ann mar chuid aig am bheil focail-suaicheantais ro mhaith air ceann nan litrichean aca, no air an suaicheantais air na carbadaibh aca; sheas e firinneach d'a fhocal ré fad a bheatha, agus mar sin dh' fhàg e eisempleir aig daoinibh eile air mar a dh' fhaodas duine buaidh a thoirt air amluaithibh agus air cruachasaibh. Tha amluaithean romhadsa, a Leughadair. Cia b'e do shlighe, rach far an àill leat, is éigin duit aghaidh a thoirt doibh. A nis, is anacaitheamh amaideach air neart a bhi a' cogadh ri amluaithibh 's an t-slighe ma 's ann 's an t-slighe *chlì* a tha thu. Ma tha sin mar sin, mar is lionmhoire na h-amluaithean, agus mar is lugha a chogas tu riu, is ann is fearr. Is ann mar so

tha cuid a' cogadh ri Dia, a thilleadh a chreutairean seachranach mar a tha iad a' dian-ruith chum sgrios. Ach is ni urramach an aghaidh a shuidheachadh mar ailbhinn a' coinneachadh chruachas ann an tòir air an fhìrinn, agus ann an cleachdadh na h-eirichdeis.

Is e a' cheud sealladh a th' againn air Seumas Henderson, bhi 'g a fhaicinn 'n a luidhe ann an oisinn bothain a mhàthar am measg bheanntan Shiorramachd Abaireadhain, air fhilleadh ann am brat, agus e 'n a chodal. Tha an tigh 'na sheasamh air blàr lom, fad o thighibh eile, agus tha na h-uile rathad d 'a ionnsuidh air a chomhdach le sneachd domhain. Is e meadhon na h-oidhche agus meadhon a' gheamhraidh a th' ann. Ach thuit neul na 's duirche na an dà chuid air an tigh ud. Thug am bàs leis fear-pòsda agus athair, agus tha bantrach òg air a fàgail le triùir chloinne, an ire mhaith falamh, agus mar fhogarrach 's an fhàsach. Tha an nighean a 's sine 's a ghal; tha an dara nighean a mhàin comasach air ceisdean a chur a chionn i bhi 'n a pàisd beag; agus tha an giullan nach 'eil tri bliadhna dh' aois fhathasd a' luidhe sios agus a' codal ann an oisinn, air dha bhi sgìth le cluicheadh. Chàraich a' bhantrach corp a fir, agus air dhi sùil a thoirt air an leanabh 'n a chodal, leagh a cridhe, agus ghuil i gu goirt.

Bha màthair Sheumais Henderson 'n a boirionnach diadhaidh, agus fhuair i a diadhachd tarbhach chum iomadh ni, agus dh' ionnsuidh na criche. Ann a teanntachd mhòir, bha cabhar ealamh aice annsan a tha 'n a thaic do 'n dilleachdan. Chaochail i mu aonbliadhna deug an deigh a fir, a' fàgail an leithid so a leasanaibh soilleir ann an inntinn a mic: "Bitheadh eagal Dhé ort, agus coimhid 'aithntean;" "Glanaidh fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o na h-uile peacadh;" agus b'e aon de na comhairlibh mu dheireadh a thug i dha, nach do dhi-chuimhuich e riamh, agus a fhuair e fior gach là 'us uair, agus mu 'n d' thubhairt e gu'm buineadh dha 'bhi air a sgrìobhadh ann an litrichibh òir, agus air a ghearradh le roinn daimein air cridhe gach duine òig, "*Na trêig thusa Dia agus cha trêig Esan thusa.*" Bha a leithid a mhàthair airidh air a leithid a mhac. "Bha an gràdh agus an t-urram a 's mò agam do mo mhàthair," ars' esa; "cia b'e ni a theireadh i, chreidinn e bhi ceart, agus cia b'e ni thubhairt i bu chòir dhomh a dheanamh, bha mi ro thoileach a dheanamh."

An deigh bàis 'athar thogadh Seumas ann an tigh a sheanair. An sin theagaisg a mhàthair dha am Biobull a leughadh, ach cha robh e air a mheas gu'n robh feum 's am bith air sgrìobhadh agus cunntadh. Ged nach b' urrainn a sheanair e fhéin leughadh, bu duine tuigseach e, b'urrainn e an leanabh a chronachadh 'n uair bhitheadh mearachd 's an leughadh, agus bha mòr thlachd aig 'na ionnsachadh. Mun robh e seachd bliadhna dh' aois shuidheadh an giullan fad an fheasgair aig cosaibh an t-seann Ghamaliel neo-fhoghluimte ud, agus leughadh e anns a' Bhiobull mhòr 'us e tarsuinn air a ghlùnaibh.

Air dha bhi aig an àm so 'n a bhuachaill aig tuathanach, b'e a dhà chompanach àraidh a Bhiobull agus a chu dìleas. Chaitheadh e ùine mhòr ri taobh fuarain 's a mhonadh a' leughadh agus a' meòrachadh mu fhulangas agus bàs Chriosd, ni a thug 'leithid a bhuaidh air, 'us gu'n d'thug an cù an aire dha, agus a nochdadh mòr chùraim, shealladh e suas ri a shùilibh deurach, agus dh' imlicheadh e a làmh làn deòir.

An deigh sud bha e 'n a ghille-stàbuill aig lighich, neach "a chuir a chos," mar a thubhairt e "air à cheud cheum 's an fhàradh air an d' éirich e." Dh' ionnsaich e an sud sgrìobhadh agus cunntadh. Ach dh' ionnsuich e a' chuid a 's mò ann an tigh Mhr Grannd Duff far an robh e a' cabhar a' bhuidileir aig aois ochd bliadhna deug. Is e tigh diadhaidh bha an sud, agus fhuair e ann na choimhid e o chuid de dhroch cleachdaidhean air an do thòisich e.

*Ciod e am beannachd a bhitheadh ann nam bitheadh tigh na h-uile Criosduidh 'n a Bhetel!*

Bha an t-ard bhuidileir 'n a dhuine ionnsaichte, agus 'n a fhior Chriosduidh. Le focal agus comhairle an duine ud thugadh an Hendersonach gu 'aineolas féin thaobh nithean aimsireil agus spioradail fhaicinn. Dhùisg a cho-sheirbhiseach a mhiann air eòlas, agus riaraich e cuideachd e. Ach is ann 's an fhior dhiadhachd bu mhò bha a dh' fheum aige air ionnsachadh, agus bu mhò a fhuair e e. B'aithne dha litir a' Bhiobuill gu maith, ach bha e fhathasd marbh d'a chumhachd agus d' a spiorad. Dh' aithnich e so an uair a thainig e gu conaltradh bhi aige ri fior dheisciobul Chriosd. Rùnaich e gu'm bitheadh a dhiadhachd 'n a ni beò, agus le fior dhùrachd thòisich e air bhi 'g a h-iarraidh 'na chridhe 'us 'n a chaitheamh-beatha. Bha e làn threibhdhireach an so, ach coltach ri iomadh peacach air a dhùsgadh, lean e an toiseach slighe mhearachdach. Rinn e riaghailtean dha fhéin chum a choimhead modhail. Ach mar a 's mò a dh' fheuch e ris na riaghailtean ud a leantuinn, is ann a 's mò a chunnaic e a theachd gearr, a chionta, agus a thruaigh.

Fhuair e an t-aon ni feumail mu dheireadh. Air aon De-sathuirn thàinig sgeul bàis obainn peathar dha d' a ionnsuidh. Thug so gu airde amhghar na h-oidheirp a thug e air dol a stigh air slighe chumhainn na beatha. Air feasgair na Sàbaid an 22mh la de 'n Mhàirt 1849, dh' fhairich e gu 'n robh cionta a' pheacaidh air a thoirt air falbh, agus gu 'n robh iompachadh—an t-atharrachadh mòr—air tighinn air 'anam. Tha e ag ràdh, "Bha mi làn dhearbhta aig an àm gu 'n d'rinneadh an gniomh mòr, agus tha na dh' fhairich mi o sin a'deanamh cinnteach gu 'n robh mi ceart. Chunnaic mi Dia mar Athair réidh ann an Criosd. Dh' fhairich mi cumhachd agus beachd nuadh 'n am chridhe. Dh' fhairich mi aoibhneas, sìth, earbsa, nach d'fhairich mi roimhe. B' iad gràdh do Chriosd, agus iarrtus airson glòire Dhé an dà ni mòra a ghluais mi, agus a bha mar chrioch agam 'n am bheatha." A leughadair, ma 's e so riaghailt agus crioch *do bheatha-sa*, tha fianuis fhior agad air d' aithbhreith, ged nach b'urrainn thu an uair agus an dòigh innseadh. Ach mu 'r 'eil a leithid sud a dh' fhaireachadh agad, agus mu'r robh e riamh agad, ciamar is urrainn dòchas bhi agad gu'n d' rugadh rìs thu, no gu'n teid thu stigh do'n rìoghachd?

Bha a ghràdh do'n Fhear-shaoraidh a nis cho làidir agus cho stéidhichte, nach measadh e ni air bith ro luachmhor gu a thoirt seachad chum maith 'aobhair. "Ciod a ni mi?" ars' esa ris féin. Bha a chridhe anns à mhinisdrealachd, ach bha e corr 'us fichead bliadna dh' aois agus cha robh e riamh ann an sgoil, cha d' ionnsuich e teagasg a thogail, agus cha robh cuig puinnd shasunnach aige 's an t-saoghal. Ach cha do ghabh e geilt, bha an toil aige, agus dh' earb e gu'm fosgaileadh an Tighearn slighe dha. Chomhairlich na cairdean a b'fhearr a bh' aige e 'n a aghaidh, agus air dhoibh fhaotainn 'g a chur roimhe, thubhairt ìad gu'n robh e as a bheachd. Ach shuidhich an duine calma 'aghaidh mar ailbhinn. Air dha an t-àite aige 'fhàgail, thòisich e air ionnsachadh, a deanamh feum de'n bheagan airgid a bh' aige. Ghabh e seòmar beag air màl dhà thastain 's an t-seachduin, dh' fhuirich e fad an là ann, bha e aig a leabhraichibh gus an robh meadhon-oidhche ann, a' gabhail dà thràth bìdh a mhàin 's an là, agus gun ach leth-chruin 'g a chaitheamh 's an t-seachduin air biadh. "Ma bhàsaicheas mi, basaichidh mi," ars' esa.

An deigh ùine, chaidh e a Dhuneidin, chum àite freagarrach fhaotainn da fhéin, 'ionnsachadh a chabhar, agus an ceann beagan ùine dol do 'n oil-thigh. Gun dachaidh, gun charaid, ach gun eagal, fhuair an sgoileir bochd iomadh gortachadh, agus ged a thréig dòchas e is ann is dlùithe a lean e ris. Chaidh leis mu dheireadh. Fhuair e cairdean

dìleas a thug obair dha ri dheanamh, agus bha e comasach air e fhéin a chumail suas, agus an t-ionnsachadh a leantuinn. An toiseach a'gheamhraidh 1855, chaidh e stigh do Thalla nan Lighichean ann an Duneidin mar fhoghlumach chum bhi 'n a lighich. Chuir e roimhe nis gloir Dhé agus maith dhaoine iarraidh le bhi 'n a lighich a' craobhsgaoileadh an t-soisgeil. Shaoil leis mar sud gu'm bitheadh tuilleadh cothroim aige air bhi feumail, agus nach bitheadh iad cho lionmhor a dh' iarradh an t-àite ri àite minisdeir 'n a dhùthaich fhéin. Dhearbh e e fhéin gu maith, agus fhuair e comharraidhean air e bhi 'n a dheagh sgoileir am measg nam buidheann 's an oil-thigh, agus 's a bhliadhna 1859 fhuair e bhi 'n a Lighich le ùghdarras. An sin chunnacas buaidh toile dhaingginn agus naomhaichte. "Cha-n aithne dhomh," ars' esa, "'s na laithibh ud ach aon ni a b' urrainn mo choimhead o thuiteam na o fhannachadh—gràs Dhé; choimhead sin, agus cuimhne air mo mhàthair mi."

Air a' bhliadhna sin chaidh e air astar gu Shanghai ann an China mar shoisgeulaiche aig a' Chomunn Shoisgeulach Lunuinneach. Is ann an sin a rinn e 'obair mhòr. Bha *Hospital* mòr fo a chùram gus an d' thainig na Chinich 'n am miltibh airson leigheis, agus mòran diubh airson an t-soisgeil, chum craobhsgaoileadh ann an tìribh fad as na rinn an Tighearn air an son.

An deigh bhi 'saothrachadh dà bhliadhna an sin thainig an t-Olla Henderson a Shasunn, phòs e, agus chaidh e air ais le gairdeachas, agus bha iad toileach an sud 'fhaicinn a rìs. Is duilich innseadh cho trom, leanmhuinneach, 's a bha a shaothair; eucailean cho gràineil ri fhrithealadh dhoibh am measg nan Cinneach 's an *Hospital* gach là, agus sin ann an tìr nach robh fallan, agus ann an seòmraichibh làn de'n phlàigh mhilltich. B'e an t-àite e airson duine cho cruadalach.

Shaoil leis féin nach bitheadh a bheatha chruaidh fad, agus thachair sin. An ceann chuig bliadhna o 'n là 's na thoisich i thainig crioch air obair an t-soisgeulaiche. Air dha fiabhrus goirt a ghabhail thugadh gu Iapan e air sgàth an atharrachaidh, agus chaochail e an sin mu dheireadh an t-samhraidh 's a bhliadhna 1865, aig aois 35. Bha e 'n a làn sheadh gus a' chrioch, agus nochd e an t-aon chruadal caomh a bha gnàthaichte leis. "Cha-n'eil am bàs," arsesa, "dhomhsa, ach mar gu'n rachainn á aon seòmar gu seòmar eile." Air starsnaich "an t-seomair uachdaraich," le a bhean òg, ionmhuinn, a' cromadh os a chionn, dh' fhosgail e a shùilean gu h-obann; agus a' toirt seallaidh làn aoibhneis agus sìthe, shiubhail e gu bràth.

A leughadair, faic o'n duine dhiadhaidh ud, agus mar a rinn e strì ann an aobhar Dhé, na dh' fhaodadh *tusa* 'chosnadh, agus na dh'fhaodadh tu a dheanamh airson dhaoine eile, troimh ghràs Dhé. Co nach fhaic gu'n deachaidh Dr Henderson stigh do shaoghal eile—o 'n là 's an d' rinneadh creutair nuadh dheth an Iosa Criosd! "Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearn, á so a mach; Seadh, tha an Spiorad ag ràdh, chum gu'm faigh iad fois o'n saothair, agus leanaidh an oibre iad" (Taisb. xiv. 13).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS A GHEAMHRAIDH 1869.

## AN URRAINN MI MAITH 'S AM BITH A DHEAN-AMH AN SO?




GHABH coigreach uam an dleasdanas air maduinn latha seachduin ann an eaglais M——, baile beag dùthcha an Sasunn. Chaidh am minisdear a shearmonachadh ann am baile beagan mhiltean as, le rùn pilltean mu shé uairean m' fheasgair air an rathad-iaruinn; ach bha e ochd uairean agus cha d' thàinig e. Bha iomadh barail 's an àite a thaobh aobhar a mhoille, ach thàinig e fhéin mar a bha an t-uaireadair a' bualadh naoidh. Thug e an cunntas a leanas mar an t-aobhar nach d' thainig e na bu luaithe.

" An uair a ràinig mi an rathad-iarruinn chunnaic mi dà sreath charbadan ullamh gu falbh, agus air dhomh bhi gun dad a mhiann agam air cuideachd, sheall mi airson carbad 's nach robh neach idir, agus shuidh mi sios ann, am meas gun do ghabh mi aon a bha 'dol gu M——. Bha mi a' meòrachadh air an t-searmoin a bha mi an déigh a dheanamh, agus bha e mar cheisd orm, am measg a cho-thionail mhòir ud, an robh neach air bith aig an d' aom Dia an cridhe *an sin*, airson na ceud uaire, gu spéis a thoirt do ghno-

thuch na siorruidheachd; neach air bith fhuair an diugh, " aoibhneas agus sìth ann an creidsinn." Air ball stad na carbadan aig D——, cuig mìle o mo dhachaidh. Dh' fhoighnich mi o fhear de na daoinibh c' uine a thilleadh na carbadan a rìs? 'An ceann thrì uairean a thim.' 'An robh dòigh air bith eile air tilleadh?' 'Cha robh.' An robh duine ann a dheanadh mo sheòladh troimh na h-achaidhibh gu M——? 'Bha, nan suidhinn sios beagan ùine, shaoil leis gu 'm faigheadh e duine a bhitheadh toileach a dheanamh.'

An uair a bha an duine air falbh, agus a bha mise a' gearan an ùine a chaill mi, leis a mhearachd 's na thuit mi, thàinig a' cheisd do 'm ionnsuidh, '*An urrainn mi maith 's am bith a dheanamh an so?*' Faodaidh mi maith a dheanamh do 'n dearbh dhuine ud. Labhraidh mi ris. Air an uair thainig e air ais ag ràdh gu 'n robh seann saighdear do 'm b' ainm Brùn toileach air mo sheòladh, 'us gu 'm bitheadh e agam air ball. An uair a bha sinn a' feitheamh ris, thubhairt mise, 'A charaid, am bheil thu 'dol do àite aoraidh air bith? Am bheil cùram 's am bith ort mu 'd anam?' 'Chaidh mi ann aon uair' ars' esa, 'ach cha-n 'eil mi 'dol ann; cha-n 'eil rathad agamsa air dol do 'n eaglais, agus cha 'eil neach air bith an so a their focal rium mu ma nithibh sin.' Thug mise rabhadh dha mu chunnart a bhi beò gun Dia 's an t-saoghal, labhair mi mu ghràdh Chriosd do pheacaich, chuir mi iompaidh air a thighinn d' a ionnsuidh gun mhoille, agus dh' fhoighnich mi dheth an deanadh e ùrnuidh ri Dia gach là airson cridhe nuaidh? 'Ni; gu 'm beannaicheadh Dia sibh!' Chrath sinn lamhan a chéile, agus dhealaich sinn, gun fhios an tachair sinn tuilleadh an so. Agus a nis, thainig m' fhear-iùil—duine ard, làidir, le bat mòr aige 'n a laimh. 'Tha an oidhche garbh' ars esa 'do 'r leithid-sa a bhi mach oirre, ach thigibh, is aithne dhomh-sa an t-slighe.' Choisich sinn romhainn, gun fhocal còmhraidh bhi againn ach corr uair a leithid so, 'Thugaibh an aire; tha e sleamhainn an so.' 'Tha an oidhche ro fhuair, &c.

Mu dheireadh thubhairt mise, A Bhrùnaich, an do smuainich thu riamh, c' àite an teid thu 'n uair a thig a' bheatha so gu crìch? 'Cha do smuainich' ars' esa, 'cha-n 'eil ùine aig saighdear gu smuaineachadh air an leithid a nithibh. Ghabh mi òg 's an arm, agus bha laithean goirt agam; agus is e mo dhùil gu 'm bi e mar sin leam gus a' chrich, agus an sin stadaidh mi; ach cha-n 'eil uam bruidheann mu dhéighinn; is leòr e 'n uair a thig e.' Dh' fheuch mi iomadh dòigh air a thoirt gu saorsainn a dheanamh rium; dh' innis mi iomadh sgeul beag dha a dh' fhaodadh bhi chum maith dha fhéin, ach cha d' thug mi buaidh idir. Thainig sinn nis an sealladh an rathad-iaruinn. Bha cuid de na carbadaibh a ruith sios le bruthaich. 'Sin iad agaibh' ars' esa, ''dol sios, sios, sios, agus an sin ruigidh iad an t-iochdar, agus is ann mar sin a dh' éireas dhomhsa.' 'Seadh' ars' mise 'ma leanas tu mar a tha thu theid thu gun amharus sios, oir thubhairt Dia, " cuirear na h-aingidh gu ifrinn, na cinnich uile nach cuimhnich Dia;" agus tachairidh an ni a thubhairt e!' 'Faodaidh sin a bhi; cha-n aithne dhomhsa; ach tha mi ag ràdh rìs nach 'eil mi airson bruidheann mu dhéighinn nan nithean sin, agus cha dean mi e.'

Bha a' ghealach nis air éiridh, agus chuir i a solus sios air aghaidh na tìre 'us an geamhradh ann. Is fheudar, shaoil leam, gu bheil dòigh air chor-eigin ann air cridhe au duine so a ruigsinn, agus tha e soilleir nach d' fhuair mise an dòigh fhathasd. Theagamh gu bheil e a' labhairt mar sud chum folach a chur air a dhearbh fhaireachadh; feuchaidh mi rìs. Thòisich mi an sin air labhairt ris mu ghràdh Chriosd; mu 'fhulangas air a chrann-ceusaidh; mu e bhi toileach gabhail ri ceann-feadhna nam peacach; agus dh' fhoighnich mi am b' urrainn e bhi gun ghluasad cridhe, an uair a chuimhnich

e gu 'm b' e Aon-ghin Mhic Dhé a dh' fhuiling gu saor an truaigh ud chum gu 'm bitheadh beatha shiorruidh againne? B' iongantach leam an t-atharrachadh a thàinig air gnùis mo chompanaich. Dh' fhalbh an coslas iargalt a bh' air; lionadh a shuilean le deuraibh; leagh an cridhe cruaidh. Stad e, agus a' togail a bhata chum tuilleadh neart a chur leis na focail, thubhairt e, 'Cha sgoilear mi, agus tha e ro anmoch dhomh nis ionnsachadh; ach tha mi 'toirt aire gu bheil a' chlann a' foghlum an ni a tha am Biobull a teagasg. Cha-n fhàs iadsan suas coslach ri 'n seann athair. Thubhairt mise, 'Am maith leat thighinn chum Iosa?' Is eadh, ach cha-n aithne dhomh ciamar a theid mi ann, agus cha-n 'eil neach ann gu mo theagasg.' 'Theagamh gu 'm b' urrainn thu ùrnuidh aithghearr fhoghlum.' 'Cha chreid mi gu 'm b' urrainn, cha-n 'eil mi 'n am sgoilear.' 'Feuch ris na focail so a ràdh a mo dheigh-sa:—"*O Thighearna, thoir dhomh an Spiorad Naomh, air sgàth Iosa Criosd.*"' Dh' aithris sinn iomadh uair iad, gus an robh iad aige gu maith air a chuimhne. Bha sinn an sin air ceann ar turuis a' ruighinn. 'Mo charaid' ars' mis, 'is éigin duinn nis dealachadh. Bha thusa iomadh bliadhna ann an seirbhis righ thalmhaidh, nach gabh thu nis ann an seirbhis rìgh neamhaidh? Agus an cuimhnich thu an ùrnuidh ud aithris gach là?' 'Cuimhnichidh, agus gu 'n robh maith agaibh. Thugaibh an aire oirbh féin, agus na coisichibh ro luath, tha an rathad sleamhainn.' Rug e air mo làmh, agus bha e an tiotadh as mo shealladh."

Chaidh cuig bliadhna seachad, 'n uair a chunnacas air maduinn fhliuich geamhraidh, duine òg ann an éideadh saighdeir, le aghaidh a nochd droch shlàinte agus cùram, a' coiseachd le cabhaig a dh' ionnsuidh an rathad-iaruinn aig D——. Stad e a dh' fhoighneachd o fhear de dhaoinibh an rathad-iarainn c' aite an robh tigh Eoin Bhrùin. "Is éigin duit" ars' esa, "dol thar an rathad, agus gheibh thu e air an rathad a tha' gabhail mach air an laimh chlì o 'n cheud oisinn; ach tha eagal orm nach 'eil e beò, bha e ro lag an raoidhre. Am buin thu dha? oir mur buin cha-n 'eil maith dol ann, oir cha-n 'eil déigh aige air muinntir fhaicinn." "Buinidh mi; is mi a mhac. Tha mi dìreach air tighinn dachaidh o thìribh céin, agus tha mi dà là 'us dà oidhche air an t-slighe an dòchas gu 'm beirinn air beò, 'us gu 'm faighinn bruidheann dheth." "Gu 'n deònaicheadh Dia dhuit gu 'm faigh thu d' iarrtus; ach ged nach beireadh tusa air beò, cha-n eagal do d' athair; oir is fad o fhuair e sìth ann an Iosa." Thug an saighdear taing dha, 'us dh' fhalbh e le iongantas air a leithid a chainnt a chluinntinn aig fear de na daoinibh ud. Cha-n fhad gus an d' fhuair e an tigh, agus dh' fhosgladh an dorus le aon nighinn an t-seann duine. "O Eoin!" ars' ise, "taing do Dhia gu 'n d' thàinig thu. Bithidh ar n-athair nis toilichte. Bha e cho iarrtuinneach air d' fhaicinn, ach bha eagal air nach maireadh e gus an tigeadh tu; tha e 'fàs cho lag; ach rach a stigh d' a ionnsuidh air ball." Cho luath 's a chunnaic am Brùnach a mhac ghabh e a làmh, agus thubhairt e le blàthas, "Dh' éisd Dia ri 'm ùrnuidh dheireannaich. Thainig tu. Gu 'm beannaicheadh e thu. Cha-n 'eil eagal orm, oir tha mi 'dol dachaidh, agus tha esa maille rium nis, 'us mi dol troimh 'n ghleann dorcha. Agus *thug* e dhomh an Spiorad Naomh air sgàth Iosa Criosd." Dhùin na suilean; thuit an làmh. Thill an spiorad gus an Dia o 'n d' thainig e.

A leughadair, foghluim o 'n eachdraidh so, cho cudthromach 's a tha e gu 'n cleachdadh daoine na h-uile cothrom, cia b' e cho neo-ghealltuinneach 's a dh' fhaodas e bhi, air oidheirp a thoirt air a bhi a treòrachadh nan daoine a thachaireas orra a dh' ionnsuidh na fìrinn mar a tha i ann an Iosa. Tha an ùine a' falbh. Theagamh mu 'n teirig a' bhliadhna so, gu 'n toirear á so

thu chum taisbeanadh an làthair breithimh mhòir nam beò agus nam marbh.

Theagamh nach 'eil talann ann airson am bheil daoine fo fhiachaibh na 's truime na airson *a' bhuaidh* a th' aca air càch, ged a 's tric nach bi cuimhne air so. Nam bitheadh cuimhne air, cia tric, ann an conaltradh ri muinntir eile, a dh' eireadh a' cheisd aca, " An urrainn mi maith 's am bith a dheanamh an so ? " Cia caithriseach 's a bhitheadh iad ag iarraidh cothroim air a' chombradh a thionndadh o nithibh faoine an t-saoghail so, agus a thoirt gu gnothuch a ghabhail ri ni a bhitheadh chum buannachd ! Cia iarrtuinneach air focal a radh airson Chriosd ! Faodaidh tu ràdh gu bheil sud duilich ; gu-n d' fheuch thu ris, ach nach b' urrainn thu. Cha mhaith leat gu 'm bitheadh daoine a bha roimh so 'n an cairdean duit a fàs fuar riut airson gu 'n do chuir thu 'n an cuimhne gu bheil iad beò gun Dia anns an t-saoghal. Agus mar sin tha thu a' dearbhadh ort féin nach e so an t-àm iomchuidh chum bruidheann ; gur fearr fuireach airson àm' na 's freagarraiche—gun smuaineachadh nach 'eil agad ach *an uair a th' ann*—gu 'm faod e bhi nach tig an t-àm freagarrach gu bràth.

Iarr ann an oidheirp a thoirt air peacaich thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd, sùil a bhi agad ri glòire Dhé. Agus na bi fo dhi-mhisneach ged nach *fhaiceadh* tu mòr thoradh agad. " 'S à mhaduinn cuir do shiol, agus 's an fheasgair na toir air do làimh sgur ; oir cha-n 'eil fhios agad cia dhiubh a 's fearr a shoirbhicheas so no sud."

Iarr na h-uile cothrom air obair an Tighearn' a dheanamh. " Is e am fior dhòigh air cothrom a ghlacadh, dòigh a Chriosduidh air a shùilean bhi ris an Tighearn, agus mar sin ullamh air gach ni a dheanamh mar a chuireas esan m' a choinnimh e."

Agus an uair a ghairmear sinn gu dleasdanas ann an àite ùr, no a ghabhas sinn tàmh ann an àite aineolach, no a theid sinn am measg chairdean ùra, bitheamaid dùrachdach leis a' cheisd, Ciod e am 'maith a 's urrainn mi a dheanamh an so ? agus faodaidh sinn fhaicinn 's a cheann mu dheireadh gu 'n robh sinn chum feum far an lugha a dh' fhaodadh ar n-earbsa bhi, do mhuinntir a shaoileadh sinn nach gabhadh gluasad ; agus gu 'n robh coiseachd cuideachd, no còmhradh, no litir, a chaidh as ar cuimhne, le beannachadh Dhé, 'n a mheadhon air anam a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd.

Ach, a leughadair, ciod e mu *do staid féin ?* Am bheil fhios agad nach deachaidh thu ceum riamh á do shlighe,—nach tug thu aon oidheirp—airson teàrnadh dhaoine eile ? Agus am bheil fhios agad gur e a 's aobhar dha so gu bheil thu gun Chriosd thu féin ? An do ghabh thu thugad féin, mar a leugh thu iad, briathran an t-seann saighdeir —" *Cha-n 'eil mi airson labhairt mu na nithibh sin, agus cha dean mi e* " ? A charaid ionmhuinn, tha sinn a guidhe dhiot, aig a cheum a 's lugha, *smuainich*. Faodaidh bhi gur i so an teachdaireachd mu dheireadh uainn air a' bhliadhna—an teachdaireachd mu dheireadh a ruigeas ort gu bràth. Is e bhitheas 's an teachdaireachd sin,—agus gu-m beannaicheadh Dia do 'd anam i— " Feuch a nis an t-àm taitneach ; feuch a nis la na slàinte ! " (2 Cor. vi. 2.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh : Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

## A' BHLIADHNA UR, 1870.

## GUN CHRIOSD?




A LEUGHADAIR! Am bheil thu toileach, aig toiseach bliadhna ùir, éisdeachd, fad cheathramh na h-uaire, ri beagan bhriathran air an labhairt ann an caoimhneas, a thaobh cor d' anama? Theagamh gur e a their thu, "Ciod e do ghnothuch-sa breith thoirt ormsa?" A charaid, gu'm bu fad uainne breith a thoirt ort, ach tha sinn a' guidheadh dhiot breith a thoirt ort fhéin. Tha gràdh againn do d' anam, agus air an aobhar sin dh' innseadh sinn an fhìrinn dhuit; ach leig dhuinn innseadh dhuit gu bheil na 's mo agadsa an crochadh air na th' againne, agus gu bheil an là tighinn dlù anns nach urrainn thu dàil a chur ann na 's fhaide.

A charaid, *Ciod e do dhòchas?* Agus ciod e teisteas Dhé mu anam "gun Chriosd"? Tha e r' a fhaotainn ann an iomadh earrainn de 'n Bhiobull; gu h-àraidh ann an Eoin iii. 36, "An ti nach 'eil a creidsinn anns a Mhac, cha-n fhaic e beatha; ach tha fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air."

Cha-n 'eil e a' creidsinn ann an Criosd. "*Cha-n 'eil e a' creidsinn anns a' Mhac.*" Is e bhi 'n a chreidmheach

a bhi ann an Criosd. Is e bhi 'n a mhi-chreidmheach, a bhi an taobh a muigh de Chriosd.

Is i so caimt Phoil: "As eugmhais Chriosd, as eugmhais dòchais, agus gun Dia 's an t-saoghal," no mar a dh' fhaodar 'eadar-theangachadh, "Luchd-aicheaimh Dhé 's an t-saoghal." (Eph. ii. 12.) Am b' urrainn na 's miosa bhi air a ràdh mu dheamhain? Gidheadh is e sin do chor, O 'anam gun Chriosd. Tha uile pheacadh do nàduir—peacaidhean do leanabuidheachd 'us d' òige—do chur an aghaidh dhearbhaidhean—do mhùchadh air an Spiorad—am peacadh-cuairt uaigneach a tha 'cagainneadh do chridhe—an aon pheacadh leis an robh thu a' lionadh cùpain d' aingidheachd an uair a leig thu càch dhiot—tha iad sin uile a luidhe air d' anam, gun mhaitheanas aig a h-aon dhiubh. Ciod e an t-ionmhas peacaidh, ciod e an t-ionmhas feirg tha an sud!

Agus cha-n 'eil saorsa eile ann, no dòchas eile. Tha d' anam gu tinn. Tha Criosd air a leigeadh ris mar an iocshlaint—ach cha-n 'eil iocshlaint *agadsa* oir tha thu *gun Chriosd*. (Ier. viii. 22.)

Tha d' anam *ocrach*. Tha Criosd air a leigeadh ris mar aran na beatha. Ach cha-n 'eil aran *agadsa* oir tha thu *gun Chriosd*. (Eoin vi. 51.)

Tha d' anam *tartmhor*. Tha Criosd air a leigeadh ris mar an t-uisge. "Ma tha tart air neach 's am bith thigeadh e do 'm ionnsuidhse agus òladh e." Tha thusa tartmhor, ach cha-n 'eil uisge *agad*, oir tha thu *gun Chriosd*. (Eoin vii. 37.)

Tha d' anam *dorcha*. Tha Criosd air a leigeadh ris mar *an solus*, ach theid thusa air adhart a' tuisleadh ann an dorchadas agus ann an eagal. Cha-n 'eil solus *agadsa*, oir tha thu *gun Chriosd*. (Eoin xii. 46.)

Tha d' anam *marbh*. Tha Criosd air a leigeadh ris mar "a' bheatha." An neach a chreideas annamsa ged a bhitheadh e marbh, bithidh e beò." Ach cha-n 'eil beatha *agadsa*; cha-n 'eil faireachadh, no blàthas, no beatha agad, oir tha thu *gun Chriosd*. (Eoin xi. 24.)

Tha d' anam *sgìth, sgìth*. Tha Criosd air a leigeadh ris mar *an fhois*. "Thighibh do 'm ionnsuidhse agus bheir mise fois dhuibh. Ach tha thusa sgìth agus cha-n 'eil fois ann do 'd anam, oir tha thu *gun Chriosd*. (Mata xi. 28.)

A chomh-pheacaich, foluich ort féin e mar a dh' fhaodas tu, nach 'eil e soilleir, a bàsachadh mar a tha thu, nach fhaic thu beatha gu bràth? An urrainn thu amharc air na h-earrainnibh ud, agus le fhios agad gu bheil thu gun Chriosd, a ghabhail ort a ràdh gu bheil do pheacaidhean air am maitheadh dhuit? Bitheadh na briathran ud a ghuàth air do thòir. An uair a dhuisgeas tu 's an oidhche, bitheadh na briathran-teine ud a dealradh ort mar an lamh-sgriobhaidh air a bhalla, "GUN CHRIOSD!"

No, am bheil fhios agad nach 'eil Criosd agad, agus gidheadh am bheil smuaintean agad mu dhòchas? Nach e mealladh a tha an sud uile? Tha thu a' labhairt mu do leisgeul a tha r' a ghabhail, d' uireasbhuidhean, thu bhi as eugmhais cothroim, do dheagh rùintean. Nach ann a tha thu an sud 'cur a choire air càch, nach e th' ann oidheirpean air Dia a chumail uait beagan ùine fhathasd? Tha thu a' labhairt mu fhuil Chriosd. Tha, ach cha-n 'eil i *ortsa*. Is maith leat labhairt mu dhòchas; ach is ann 'n ad dhòigh fhéin a mhàin. Nach e an fhìrinn nach "*fhaic thu beatha*," agus gu bheil thu 'coiseachd an dorchadas?

"Tha *fearg Dhé* a gabhail comhnuidh *air*." Is ni *fior* an fhearg ud. Fhad 's a tha peacach marbh ann am peacadh faodaidh e cluinntinn m'a déighinn, leughadh m'a deighinn, sgrìobhadh m'a déighinn, smuaineachadh m'a déighinn—eadhon a' creidsinn ann an seadh mar theagasg a thaobh *pheacach*—ach cha-n 'eil e 'g a chreidsinn mar fhìrinn *m'a thimchioll féin*. Ach an uair a tha a shùilean air am fosgladh, chi e i mar ni fior, agus uamhasach, a làthair maille ris—na 's fhaisge, agus na 's fiora na a h-aon de thrioblaidibh an t-saoghail. Sluigidh e suas a

smuaintean uile, agus lionaidh e a chridhe le tioma. A leughadair, an d' fhairich thu sud ?

Is ni cinnteach i. Faodaidh peacaich a ràdh gu'n *gabh iad ris a' chunnart.* Oh! cha-n 'eil amharus ann. Cho cinnteach 's a bhàsaich Criosd airson peacaidh, agus cho cinnteach 's *nach 'eil* fearg air a' chreidmheach tha fearg air *a' mhi-chreidmheach*,—oir is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs.

Is e ni a th' ann *nis*. Tha ùine ann am measg dhaoine eadar eucoir agus cur an gniomh na binne air, a chionn ceisd a bhi ann mu 'n chionta, gus am bi dearbhadh air a dheanamh air; ach cha-n eil ceisd ann, no moille ann an dìteadh, le Dia. Ma tha mise fo 'n pheacadh, tha mi *fo fheirg*—air mo dhìteadh a cheana, ged a bhitheadh moille ann an cur an gniomh na binne, chum gu'm bitheadh àite ann do aithreachas.

*Fanaidh* an fhearg. Focal uamhasach, fìrinn uamhasach. Is maith a dh' fhaodas e leantuinn ris an anam gun Chriosd. Tha companach 'cur trioblaid ort—'g ad phianadh. Is urrainn thu saorsa fhaotainn le teicheadh o a chuideachd. Ach cha teichear o fheirg ach le teicheadh chum Chriosd. Creid e no na creid, smuainich air no na smuainich, dì-chuimhnich e no na dì-chuimhnich, tha e *á' fantuinn* ort. Oh, a pheacaich a tha mach á Criosd, faodadh tu falbh o 'n tigh agus leabhar no cleòc 'fhàgail a 'd dhéigh ach cha-n urrainn thu falbh gun an fhearg a bhi agad. Leanaidh i riut cia b' e àite an téid thu. Na 'm b' ann air clàr d' aodainn bha i sgriobhta b' urrainn thu a dubhadh as—ach cha-n ann ach *'s an taobh a stigh*—air d' anam, air do choguis. Tha i a' fantuinn ort nis. Faodaidh bhi nach aithne do 'd choimhearsnach e, m do 'd mhinisdear, ach is aithne do Dhia e. An aithne dhuitse e?

Theagamh gur ann a theicheas tu uathsan a bheireadh rabhadh dhuit. Teichidh tu o mhinisdrealachd no o sgoile Shàbaid, ach leanaidh fearg riut. Theid thu dhachaidh—ach theid i maille riut. Iarraidh tu do sheòmar—tha i an sin. Luidhidh tu sios chum codail—tha i a' fantuinn ort. Cha tig codal oirre. Duisgidh tu 's a mhaduinn, tha i 'n a duisg a' caithris. Theid thu chum do ghnothuich, tha i a' fantuinn ort. Theid thu air an t-seachduin so gu cuideachd chridheil; tha an gàire ann an sin, tha thu a' feuchainn ri sealltuinn sona, ach tha an fhearg ort fhathast. Tha iad a guidheadh la-breith no bliadhna ùra mhaith dhuit. Ach cha-n 'eil a leithid aun dhuitse. Leig do na guidhean ud air sonas dhuit am focal ud a thoirt a dh' ionnsuidh do chuimhne, "An ti nach 'eil a creidsinn anns a Mhac, cha-n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air."

Agus a rìs, ma tha thu mach a Criosd, cha d' thainig atharrachadh air do chridhe riamh. Tha Criosd an lighich a leigeadh a làmh air d' anam, mar a rinn e air Nicodemus. Tha thusa ag ràdh gu bheil thu slàn, ach tha esa ag ràdh gu bheil thu a' bàsachadh—gur e inntinn fheòlmhor a th' agad—agus gur i an inntinn fheòlmhor *am bàs*. Tha e ag ràdh riut, Mar beirear thu a rìs nach urrainn thu rioghachd Dhé fhaicinn: (Eoin iii. 3) gu bheil thu fhathast a coiseachd "a réir gné an t-saoghail so."

O cheann dà cheud bliadhna bha uair eagallach ann an Lununn. Bha a' phlàigh ro mhairbhteach ann. Dh' fhàs am feur anns na sràidibh sàmhach. Bha crois dhearg mar chomharradh air dorus gach tighe air an do bhuail i, agus na focail, "A Thighearna, dean tròcair oirnne!" Tha fuaim ri chluinntinn—fuaim rothan. Tha cart a' gabhail seachad—tha clag r' a chluinntinn—agus an éigh uamhasach, "Thugaibh a mach na mairbh agaibh! Thugaibh a mach na mairbh agaibh! Thugaibh a mach na mairbh agaibh!" O, a leughadair mach a Criosd, tha a' phlaigh ort—tha am bàs ort,—tha *an fhearg* ort. Nach 'eil coir aig lagh briste Dhé air d' anam? Nach 'eil e a' feitheamh air do shon? Nach 'eil e ag éigheach aig do dhorus, "Thugaibh a mach am peacach ud! Thugaibh a mach am peacach ud!

Thugaibh a mach am peacach ud? Tha e mach á Criosd, chaith e bliadhna eile marbh ann am peacadh,—air ullachadh airson an diabhuil agus a chuid ainglean! Tha e ullamh a nis! Thugaibh a mach am peacach!" Nach éisd thu ris an éigh ud an nochd, fo 'd uinneig, an uair a luidheas tu sios chum codail—*lə feirg Dhé a' gabhail comhnuidh ort?*

Ach oh, cia beannaichte, gu bheil dòigh *fhior, chinnteach, agus aig làimh* air dol as o'n chionnt' agus o'n truaigh so uile. "An ti a chreideas anns a' Mhac tha a' bheatha mhaireannach aige" (Eoin iii. 36). Agus ciod e sin creidsinn, ciod e sin creidimh ann an Iosa Criosd? Is e creidimh ann an Iosa Criosd gràs slàinteil leis am bheil sinn *a' gabhail ris*, agus *'g ar socrachadh féin airsan* A MHAIN *airson slàinte* mar a tha e air a thairgseadh dhuinn anns an t-soisgeul."

Agus ciamar tha Criosd air a thairgseadh dhomhsa anns an t-soisgeul? Rugadh mi fo 'n mhallachd, ann an saoghal a' luidhe ann an aingidheachd. Is peacach mi, agus is e tuarasdal mo pheacaidh am bás. Thug Dia a mhac ionmhuinn gu bhi air a dheanamh 'n a mhallachd ann an àite pheacach mallaichte. Tha Criosd 'n a fhuil 'us 'n a fhìreantachd, gach ni a *tha e* 'us gach ni *a rinn* e, air a thairgseadh dhomhsa *nis* "*an nasgaidh*," chum mo thearnaidh. Am bheil so fior? Ma 's e 'us gur e slàinte a tha uam nach creid mi e gu taingeil, aoibhneach? Leigidh mi a chead do gach ni eile,—mo dhroch oibre, mo dheagh oibre,—mo dhroch smuaintean, mo dheagh smuaintean—mo dhroch fhaireachaidhean, mo dheagh fhaireachaidhean—leigidh mi a chead doibh UILE, agus tilgidh mi mi féin air Criosd mar pheacach bochd aig nach bitheadh dòchas airson tìm no bith-bhuantachd mar b'e air a shon-sa. Ma tha mise mar so troimh 'n Spiorad Naomh a' creidsinn air a Mhac *tha* a' bheatha mhaireannach *agam*. Mar an gaduich air a' chrann—mar an caillteanach Etiopianach—mar Shaul o Tharsus—mar fear-coimhid phrìosain Philippi, tha mi a' creidsinn anns an Tighearn Iosa Criosd agus air dhomh bhi air m' aonadh ris-san trid creidimh tha *duine caillte* air a dheanamh 'n a *dhuine tearuinte*. Agus a nis tha mi 'tuigsinn cumhachd an fhocail ud, "Tha mi air mo cheusadh maille ri Criosd, gidheadh tha mi beò, ach cha mhise tha beò ach Criosd a tha beò annam, agus a' bheatha tha mi a nis a' caitheamh anns an fheoil tha mi 'g a caitheamh trid creidimh air Mac Dhé a ghràdhaich mi agus a thug e fhéin air mo shon."

A leughadair ionmhuinn, an i so do bheatha shona? Mur i, carson nach i? An ann 's a Bhiobull, no *annad féin* a gheibh thu an t-aobhar airson nach buin Criosd dhuit? Thug gràdh saor Dhé Criosd chum slàinte do 'n h-uile peacach air thalamh a tha toileach gabhail ris. Nach peacach thusa? Nach 'eil agad uime sin, mar chòir-bhreithe barrant air Criosd a ghabhail mar d' uile? An dean thu tàir air do chòir-bhreithe chum do leir-sgrios sioruidh? Smuainich *co e Criosd*, agas *ciod a rinn Criosd*,—agus gu bheil e ag ràdh *riut-sa* na diugh, "Thigibh do 'm ionnsuidh,—agus bheir mise suaimhneas dhuibh." (Mata xi. 28.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS NA BHLIADHNA, 1870.

## AN LOSGADH AIG ABERGELE;

"NO, BITHIBH-SA ULLAMH MAR AN CEUDNA."



Air an fhicheadamh là de 'n fhoghair 1868, bha carbadan a phuist a ruithe air an rathad-iaruinn le luathas mòr ann an earrainn cho àluinn de 'n tìr 's a th' ann. Bha luchd-turuis de gach seòrsa ann, o 'n mhorfhear, agus o bhreitheamh na tìre, a dh' ionnsuidh an t-seirbhisich. Bha cuid air an gnothuch; cuid ag iarraidh toilinntinn; cuid sgìth a dh' obair bliadhna ann an Lununn, a' sealltuinn ri fois fhaotainn ann an àite am breith; agus cuid a tilleadh gu 'n dachaidh agus gu'n teaghlaichean.

Is e meadhon latha shoilleir, theith, samhraidh a bh' ann. A mach air uinneigibh a' charbaid air an aon taobh, dh' fhaodadh am fear-turuis amharc air a chuan, le soirbheas beag g'a ghluasad, agus an soirbheas ceudna a' tighinn le fionnaireachd thlàth d 'a ionnsuidh féin mar a ghabh e air adhart. Air an taobh eile, chitheadh e beanntan Uales, le coilltibh dosrach a' comhdach nam mullaichean aca. Tha e an déidh dol seachad air an àite-taimh aig Abergele. Cha robh smuain aig aon neach mu chunnart. Bha na carbadan a'gabhail

na slighe gu rianail 'us ann an deagh àm. A suidhe air an socair, le iomadh cleachdadh, cuid a' leughadh, cuid a' labhairt r' a chéile, cuid a' meorachadh, iad uile a réir coslais ann an dòchas taitneach, tha an siubhal air ball air a bhacadh. Ann am priobadh na sùla, tha brìseadh uamhasach ann. Tha na carbadan toisiche air am filleadh ann an smuid 'us lasraichean, agus tha an luchd-turuis, 'n am boile, 'us gun chomas le tachdadh, 'g am faotainn féin ann an greim a' bhàis.

Tha e coltach mu uair de 'n là air an là ud, beagan an déidh dhoibh dol seachad air baile beag Pensarn, anns am bheil an t-àite-tàimh aig Abergele, agus na carbadan a' siubhal mu dheich mile fichead 's an uair, gu'm faca am fear-cur cuid de charbadaibh-bathair a' tighinn do 'n ionnsuidh air an aon sreath de 'n rathad-iaruinn. Dhealaich iad ri sreath de charbadaibh-bathair a chaidh seachad mu leth-uaire roimh sud, agus thòisich iad air ruith sios leis an aomadh. Tha car 's an rathad-iaruinn aig an àite, a dh' fhaodadh cunnart na coinnimh eadar an da sreath a lughdachadh, ged nach b' urrainn e a bhacadh. Cha d' thug am fear-cur an aire do na carbadaibh gus an robh iad dlù dha, agus air dha an aire a thoirt gu 'n robh barailtean olaidh ann—ged nach b' aithne dha ciod an seorsa—ghabh e eagal, agus leum e dheth an inneal-tarruing, ag iarraidh air fear-an-teine an ni ceudna a dheanamh. Mo chreach! is e bh' anns an olaidh petroleum, oladh nach fhacas riamh a bhuaidh-millidh na 's soilleire air a dhearbhadh. Bhriseadh na barailtean leis a bhuille; agus air do 'n oladh dortadh sios, chuireadh 'n a teine i le lasair teine na h-acfhuinn, agus sgaoil i thar an rathad.

Gun dàil mionaid, bha an luchd-turuis 's na carbadaibh-toisich 'n an lasair theine. B' éigin gun robh am bàs obann aca, cha-n ann leis an teine, ach le tachdadh o dheataich na h-olaidh. Cha tug a h-aon dhuibh a réir coslais oidheirp air dol as; cha chualas ochan, no osnaich o 'm measg; cha robh làmh air a sineadh mach airson tearnaidh o 'n àmhuinn loisgich ud. Cha chual' an dream a thionail timchioll guth ach fuaim nan lasraichean, agus bragadaich fiodha nan carbad 'n uair a loisg e. Is ann am measg a leithid sud de thosd uamhasach a bhàsaich, aig a cheum a 's lugha, trì deug thar fhichead de 'r co-chreutairibh, air chor agus fad dà uair a thìm nach d' aithnich a' mhuinntir a shaoradh o na carbadaibh deiridh, gu'n d' fhuiling neach air bith.

Bhac cumhachd agus meud eagallach nan lasraichean, "a dh' éirich" mar a tha Morfhear Hamilton ag radh "gu airde fichead troidh, agus a sgaoil air gach taobh mu 'n cuairt," cha-n e mhàin daoine o ruighinn air na carbadaibh, ach dh' fholuich e o 'n luchd-amhairc, a sheas fad as, an obair oillteil a bha 'dol air adhart. Dh' fhàs iaruinn an rathaid dearg-teith, agus loisg an talamh a bha eadorra leis an oladh bhi 'n a mheasg.

Rinn an àireamh de 'n luchd-turuis a theàrnadh, le cuid de shluagh na dùthcha, sreath fad dà cheud slat sios do 'n mhuir. Bha soithichean de gach seòrsa air an cur o neach gu neach, agus an t-uisge air a thaomadh air an losgadh; ach a dh' aindheoin sud bha an rathad 'n a aon lasair theine fad dà fhichead no leth-cheud slat, gus an robh e ochd uairean m' fheasgair. Is ann an uair a gheill an leth-muigh aig na carbadaibh, air chor us gu'm facas na bhastigh, a bha dealbhan dhaoine ann an iomadh suidheachadh r' am faicinn an sud, agus a thàinig an fhìrinn uamhasach gu bhi soilleir.

Tha aon fhianuis-sùla ag ràdh, "Bha na carbadan 'n am meall teine, agus loisg agus dhubh an teine, 'us e 'n a shruth a' ruith air an talamh, na h-uile ni ris an do bhean e." Tha fear eile ag ràdh, "Is ainneamh dhiubhsan a bha air dheireadh a chitheadh 'n a b' fhaide na carbad a' phuist a bha romhainn; bha na h-uile ni air thoiseach air sin 'n a bhogha teine, a' plosgadh, a' beucaich, 's a' séideadh. . . . Mar a

thugadh air falbh am fiodh loisgte chunnaic sinn na rinn an teine. Am measg nan clàran briste agus na h-oibre-iaruinn teithe chunnacas cnamhan dhaoine—cnamhan a' cur smuid dhiubh—na dh' fhàgadh de dhaoine, 'us mhnathan, 'us chlann. Ghluais iad gu h-eagallach maille ris an obair bhriste."

Bha e neo-chomasach aon neach aithneachadh ach triùir. Cha-n aithnichteadh am mhorfhear seach an duine bochd. Anns cho fad 's a b' urrainn iad, bha na bh' ann de gach corp air a chumail air leth, agus air a thoirt do 'n eaglais a bha dlù air laimh, chum adhlacaidh.

Fhuaireadh am measg an luaithre iomadh seud ro luachmhor, uairead-airean, neamhnuidean, agus nithean eile a mhill an teine ged nach b' urrainn e cur as doibh. Gun teagamh bithidh meas orra fad iomadh là acasan aig am bheil iad a nis, mar chuimhneachain air cuspairibh ionmhuinn, nach till tuilleadh; agus air an deuchainn theth am measg an deachaidh iad stigh do 'n bhith-bhuantachd.

" B' eucomasach do neach smuain-eachadh," ars' fear-sgriobhaidh a dh' ionnsuidh an *Times*, " air sealladh na 's sgreataidh na sin a tha r' a fhaicinn ann an eaglais Abergele, air an uair. Air an aon taobh tha cisteachan-mhairbh, le clàraibh gun ainmibh sgrìobhta orra, àgus air nach sgrìobhar iad am feasd. Air an taobh eile tha trì mìrean deug de dh' eudach làidir le ni coslach ri luath na ceardaich air gach aon diubh. A réir roinn nan lighichean theid trì earrainnean deug thar fhichead a dheanamh dhiubh sud."

Air maduinn De-mairt an deigh an sgiorraidh mar a chomhairlich am ministear, dh' adhlacadh iad uile ann an aon uaigh. An uair a bha an t-aoradh a' dol air adhart 's an eaglais, ghiùlanadh na cisteachan a mach air guailnibh dhaoine. Air an taobh a muigh, mu thimchioll, bha sluagh mòr de mhuinntir Uales, cuid 'n an seasamh, 'us cuid 'n an suidhe air na ballachan, no air geugaibh nan craobh. Leigeadh dá chiste dheug thar fhichead sios 's an uaigh. Bha na bha an làthair de thrì pearsa deug thar fhichead annta; ach a thaobh aon neach, bha cho beag de 'n chorp ann—dìreach na chuireadh neach ann am filleadh beag paipeir—gu'n do chuireadh anns an aon chiste ri neach eile e. Cha robh ainm idir air na cisteachan; is ann a bha crioman de phaipeir geal air gach aon diubh le àireamh sgriobhta air.

Mar so cho-dhùnadh aobhar sgeula-bròin cho muladach 's a chualas ri 'r là—ni a dh' fhàgas cuimhne mhuladach an co-cheangal ri ainm Abergele, agus a bheir tioma 'us bròn air inntinnibh mòrain de 'n luchd-turuis eadar Chester agus Holyhead fad iomadh latha.

Ach nach 'eil guthan o 'n sgiorradh ud a' labhairt ruinne?

Chi sinn cho neo-chinnteach 's a tha ar beatha; cia furasda, aig uair 's am bith, a chlaoidh. Cha tric a chluinn-eas sinn gun teagamh mu leir-sgrios coslach ri milleadh Abergele, anns an do bhàsaich àireamh cho mòr ann an tiotadh. Gidheadh bha iad ann. Ach gun labhairt orrasan, tha e fior nach 'eil là 'dol seachad anns nach 'eil neach no neach air an gearradh sios gu h-obann. Tha tachartas ris nach robh sùil, eucail 'g a nochdadh féin, briseadh soithich-fola 's an sgabhan no 's an eanchainn, a h-aon de dhuilleigibh a chridhe a' dol á rian, a' tighinn—agus tha lasair na beatha a' fàs anmhunn, no tha e air ball a' dol as.

A nis, ged nach 'eil e ri iarraidh gu 'm bitheadh neach a ghnàth a smuain-eachadh air bàsachadh gu h-obann, is maith bhi 'cuimhneachadh gu'm faod e bhi, agus gu'm buineadh do gach aon a bhi ag iarraidh gu'm bitheadh e ullamh. Cha-n 'eil neach ann a tha cho ullamh chum coinneachadh ri dleasdanasaibh agus toilinntinnibh na beatha-sa ris an neach a tha ullamh chum dealachadh riu. An duine a tha a' sealbhachadh deagh-ghean Dhé, a fhuair maith-eanas agus sìth trid fola Chriosd, agus a tha air an aobhar sin a siubhal fo bhuaidh na fìrinn agus a ghràidh,—

'n uair a tha e ceart cho comasach air a dhleasdanas a dheanamh ann an gnothuch na beatha-sa, tha e aig an am cheudna, air ullachadh airson na beatha suthain, cho luath 's a theid am brat dealachaidh a tharruing chum a dhol a stigh.

Ach, ciamar a tha e leatsa, a leughadair ionmhuinn? Am bheil thu ullamh airson an atharrachaidh. Nam bitheadh tu nis am fianuis an neach d' an aithne an cridhe, an abradh e riut, "Is aithne dhomh thu nach 'eil gràdh agad annad"? Nam bitheadh tu nis air do ghairm á so gun mhaitheanas, gun athnuadhachadh, le cridhe nach do naomhaicheadh riamh leis an Spiorad Naomh, agus aig nach robh am Fear-saoraidh beannaichte 'n a Righ air 'aignidhibh, ciod e an dòchas a' b' urrainn bhi agad gu'n gabhadh e riut le aoibhneas?

Cha-n 'eil focal Dhé a' cur romhainn dòchas aithreachais agus maitheanais an taobh thall de 'n uaigh. Is ann riusan a chuireas uatha fìrinn Dhé, agus a chuireas an aghaidh Spioraid Dhé, agus mar sin a ni dearmad air an t-slàinte mhòir, a tha a' cheisd air a cur, "Ciamar a theid iad as?" (Eabh. ii. 3.) Cha-n 'eil freagradh ann do 'n cheisd ud! Cha-n 'eil sinn ach a' cluinntinn guth ag ràdh, "Cha-n fhàgar tuilleadh dhuinn iobairt airson peacaidh, ach dùil eagallach ri breitheanas, agus fearg theinnteach, a sgriosas na h-eascairdean. An neach a rinn tàir air lagh Mhaois, bhàsaich e gun tròcair, fo dhithis no triùir a dh' fhianuisibh: cia mòr a' s mò na sin am peanas a shaoileas sibh air am measar esan toillteanach a shaltair fo 'chosaibh Mac Dhé, agus a mheas mar ni mi-naomh fuil a cho-cheangail leis an do naomhaicheadh e, agus a rinn tàrchuis air Spiorad nan gràs?" (Eabh. x. 26–29.)

Ach tha leigheas ann a dh' ulluicheadh le cosgus mòr. Thainig Mac Dhé féin ann ar nàdur chum, "ar peacaidhean a ghiùlan ann a chorp féin air a chrann." (1 Pead. ii. 24.) Troimh rabhaidhean chudthromach agus cuiridhean gràsmhor a Bhiobuill; troimh foillseachadh sgéil aoibhnich a' mhaitheanais; troimh strì coguis 's an taobh a stigh, tha an Spiorad Naomh ag iarraidh *sibhse* a thoirt chum Dhé. Eisdibh ris a' ghuth o Abergele, a tha ag ràdh, "Uime sin bithibh-sa ullamh mar an ceudna, oir is ann an uair nach saoil sibh, a thig Mac an duine."

Air 'ur sonsa, a luchd-leughaidh Chriosduidh, tha guth ann. Le sùil ri trioblaidibh agus buairidhibh ri teachd, dh' àithne Criosd d' a dheisciobluibh, "Na nithean tha mi ag radh ribhse, tha mi ag ràdh ris na h-uile dhaoinibh, Deanaibh faire." (Mark xiii. 37.) Cha-n 'eil sin a' ciallachadh gu bheil sibh gu bhi a mhàin a' smuaineachadh mu 'n bhàs, no a' sealltuinn a ghnàth airson foillseachaidh Chriosd, ach gu bheil sibh gu bhi beò mar mhuinntir a tha ullamh chum coinneachadh ris, leis gach dleasdanas a choimhlionadh, agus gach subhailc a chleachdadh;—le bhi beò, ann an aon fhocal, mar sheirbhisich dhìleas Chriosd, a' deanamh a thoil o'n chridhe, ag iarraidh glòir a chur air Dia, le bhi 'cur air adhart maith 'ur co-chreutairean. "Is beannaichte an t-òglach sin, a gheibh a Thighearn, ri àm dha teachd, a' deanamh mar sin." (Mata xxiv. 46.)

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN EARRAICH, 1870.

# BRUADARAN AIR FALBH; FASALACHD AIR TIGHINN.




"Faodaidh tu dol a dh' ifrinn a' d chodal, ach cha-n urrainn thu dol a' d chodal a fhlaitheanas," arsa neach a rinn bròn os cionn meallaidh mhoir dhaoine gun aithbhreith. Tha amhainn Niagara a' siubhal gu sèimh, ach gu luath, 'n uair a tha i dlù do 'n eas; theagamh nach 'eil i cho sèimh an àite 's am bith 's a tha i dìreach mu 'm bheil i 'toirt leum thar na cragaibh. Is tric, tric, a tha e mar sud le beatha agus crioch a pheacaich. Cha robh là samhraidh riamh na's àluinne ach cha d' thainig oidhche riamh cho obann 'us cho dorcha. "Carson a tha na h-aingidh beò, a dh' fhàsas iad sean, agus a bhitheas iad àrd ann an cumhachd? Tha an tighean saor o eagal, agus cha-n 'eil slat Dhé orra. Cuiridh iad a mach an clann bheag mar threud; agus dannsaidh an gineal. Togaidh iad an tiompan agus a' chlàrsach; agus ni iad gairdeachas ri fuaim an òrgain. Caithidh iad an laithean ann an saoibhreas, *agus ann an tiota theid iad sios do 'n uaigh*" (Iob xxi. 7–13). Bha am beatha-sa gun mhòr chùram ach le mòr chridhealas; ach thainig tinneas;

thainig an teasach, agus theich na companaich; an sin lean cion mothachaidh, anfhois, bàs! C' àite 'm bheil an t-anam? "*Oh, bha e gle réidh ris na thachair*," ars' neach, air eagal gu'n saoileadh daoine gu'n robh e caillte. Ach ciod e bu bhonn da bhi réidh—an t-sìth 'tha sud. Nach e bh' ann a' chiùine theith roimh 'n tairneanaich? Nach e a' choguis bhi 'n a codal? Oir is lionmhor iad a bhàsaicheas mar sud, agus a gheibh dùsgadh uamhasach. Thubhairt Focal Dhé mu na daoinibh ud, "*Cionnas a thugadh iad gu sgrios? A chuireadh as doibh gu tur le h-uamhasaibh. Mar aisling an uair a dhùisgeas neach!*" (Salm lxxiii. 19). Tha bruadaran na beatha-sa seachad; thainig an dearbh fhìrinn a nis.

I. Chaidh na bruadaran aca seachad. Dhùisg Dia iad agus dh' amhairc iad timchioll, "C' àite am bheil sinn? Cha-n e an solus gruamach sin a 'chabhanaich! Cha-n e cairdean a tha 's na dealbhan sin." Tha iad 'toirt oidheirp air dol a mach, ach is diomhain e; tha iad mar a bha Sampson 'n uair a thréig a neart e. Thainig iad a dh' ionnsuidh na h-uaire mu'm bheil e sgriobhta, "Fhuair e bàs agus dh' adhlaiceadh e; agus ann an ifrinn thog e suas a shùilean." (Luc. xvi. 22.)

B' àbhaisd do *bhruadaran bhi aca mu'n bhith-bhuantachd*. Shaoil leo gu'r e briathran a bh' anns na bha air a ràdh m' a déighinn. B' e an saoghal a th' ann na h-uile ni. Ach a nis is léir dhoibh gu bheil saoghal eile ann; tha an saoghal a th' ann 'n a cheò, agus chaidh e as an t-sealladh. Tha iad ann an saoghal anns nach 'eil dad de 'n talamh; cha-n eil a ghairmean ann, no a ghnothuichean, no a spòrsa, no 'aighear no a thoilinntinn. Cha-n 'eil sràidean, no margaidhean, no bailtean ann! Cha-n 'eil codal ann; no uairean a dh' aimsir; no clag chum maidinn no feasgar a chomharrachadh. "Cha bhi aimsir ann na 's mò." Chaidh an talamh seachad. Cleas Napoleon ann an St Helena, an uair a dh' amhairc e o 'n airde chreagaich air a' chuan mhòr,—cha-n 'eil armailtean ann a nis, no àrd-oifigich gu ordugh fhaotainn, no righrean no rioghachdan an so. O anama bhochd! "Chaidh fasan an t-saoghail am mugha."

B' àbhaisd doibh *bruadaran bhi aca mu 'n pheacadh*. Shaoil leo gur e faileas a bh' ann; gun bhrìgh 's am bith. Bha na h-uisgeachan a ghoideadh milis, agas am meas toirmisgte r'a iarraidh. Ach chaidh am bruadar seachad. Is léir dhoibh gu'm bheil brìgh uamhasach 's a pheacadh; tha a' bhinn ud ceangailte ris a' pheacadh a 's lugha, "Bàsaichidh tu." Tha na h-uile peacadh a nis mar gu'm bu bheinn mhór e an crochadh os cionn an anama, a' milleadh na h-uile dòchas ann, agus a' toirt léir-sgrios air le mallachd agus feirg. Chi iad, tha faireachadh aca air gath a' pheacaidh; thòisich e air na lotan ud a dheanamh nach gabh leigheas gu bràth. "Is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs." (Rom. vi. 23.) Ciod e na tha de bhrìgh 's na briathraibh ud a nis! Cha-n 'eil am bàs ud 'n a bhruadar.

B' àbhaisd doibh *bruadaran bhi aca mu ifrinn*. Thubhairt iad nach robh a leithid ann; thubhairt iad gu tàireil gur e bh' ann ni a dhealbh daoine cuilbheartach chum eagal a chur air daoinibh. Bha iad cinnteach nach do bheothaich Dia riamh a leithid sud a theine, agus nach tilgeadh e anam gu bràth ann an leithid sud a phriosan. Ach dhùisgeadh gu garbh as a' bhruadar ud iad. Chi iad ifrionn a nis. Sin i! A sìneadh air gach làimh. Cha dhichuimhnich iad gu bràth na geatan iaruinn a dhruid orra mar a chaidh iad a stigh, a toirt uatha gach dòchas á dol as. Oh, a dhorchadais uamhasaich! A dheamhnan pianaidh! A chuideachd gun fhaireachadh! Air amaibh faodaidh cuid diubhsan a tha caillte eigheach r'a chéile, "Cia fhad?" agus is e am freagradh a gheibh iad "Gu bràth agus gu bràth." Tha iad a faicinn gu bheil fior ifrionn ann, agus gu bheil piantan siorruidh ann, agus tart a leithid 's a dh' fhairich duine air

thalamh, an uair a bheireadh e riogh-achdan airson boinne de dh' uisge fuar; agus gu h-àraidh, gu bheil féin-dhìteadh, agus eagal, agus gach gné truaigh, a sior 'siubhal troimh 'n anam, mar na gaoithean fiadhaich roimhe thar cuan an t-saoghail, 'n uair nach gabhadh e fois. Tha cainnt Chriosd fior "Cha bhàsaich an cnuimh, agus cha mhùchar an teine" (Marc. ix. 44, 46, 40). Thaom an Dia neo-chriochnach gu cinnteach soithichean 'fheirge air na peacaich.

B' àbhaisd doibh *bruadaran bhi aca mu Dhia.* Bha iad cinnteach gu'm bitheadh e r'a fhaotainn gu'n robh Dia ro thròcaireach chum aon anam a chur a dhìth. Bha iad cinnteach nach robh e mar bhitheadh cuid a ràdh thubhairt am Biobull, 'n a Dhia a dheanadh peanas air luchd-brisidh a lagha naoimh, agus a dh' agradh ria-rachadh o 'n pheacach mu'n gabhadh e stigh do neamh e. Ach, mo chreach! fhuair iad dùsgadh eagallach o'n bhruadar sin, agus feuch! sud am Breitheamh agus a' chaithir mhòr gheal, air am bheil iad a leughadh an sgrìobh-aidh "Is naomh, naomh, naomh, an Tighearn." "Cha saor e air aon dòigh an ciontach." Oh! tha iad a' faotainn gu'n do labhair Dia fìrinn uamhasach 'n uair a chuir e teachdair-ean a dh' innseadh dhoibh nach teid air chor 's am bith a stigh 'n a làthaireachd ni air bith a shalaicheas." Tha iad a' faicinn gu bheil esan a' leantuinn ris na briathraibh mòra ud a labhradh ris a' pheacach air thalamh mu Iosa: "An ti a chreideas tearnar e, agus an ti *nach creid dìtear e.*"

Seadh; *mar bhruadar an uair a dhùisgeas neach!* Tha saoghal eile ann. *Tha* brìgh anns a' pheacadh. *Tha* ifrionn shiorruidh ann. Tha Dia cha-n e mhàin gràdhach agus gràsmhor, ach ceart, naomh agus fior 'n a fhocal. Tha e air a radh, là de na bh' ann, gu'n do bhuail long air creig anns a mhuir ris an abair iad Mediterranean, agus gur ann air éigin chaidh an caiptean agus an sgioba as le 'm beatha. Air dha tilleadh dhachaidh, dh' innis e do Luchd-riaghlaidh na cabhlaich na chunnaic e, agus chomharraicheadh an t-àite air dealbh-mara; ach bha neach an lathair a rinn fanoid air, agus thubhairt e gu'n seòladh esan a shoith-each os cionn na creige bréige. Chum deanamh mar a thubhairt e, sheòl e, agus air dha tighinn dlù do 'n àite, leis an dealbh-mara 'n a làimh, dh' iarr e air an sgioba seasamh làimh ris gus am bitheadh iad 'n am fianuisibh air mar a rùisg esan a' bhreug. Ann an ceathramh na h-uaire, bhitheadh iad air a' chreig 'n am bitheadh i ann; agus sheas an caiptean le 'uaireadair 'n a làimh, agus an uair a chaidh an ceathramh uaire seachad, dh' éigh e, "Thubhairt mi ribh gur e bruadar a bh' ann; tha sinn seachad air an àite, agus cha-n 'eil ni ann!" Ach is gann thubhairt e na focail 'n uair a chualas fuaim gharbh, mar sgriobadh, agus bhuail an soitheach. Chaidh i air a chreig; *bha a' chraig an sin;* cha-n e bruadar a bh' ann! Le aghaidh bàn leis an dorran a bh' air, agus gun chomas amharc air na daoinibh am fianuis an d' rinn e an uaill amaideach aige, leum e 's a chuan, agus dh' fholaich e a nàire anns na tonnaibh. Eadhon mar sin, 'anama fo mhealladh, bithidh do bheachdan faoine air an sgapadh." Cha-n 'eil briathran Dhé 'n am bruadar.

2. Thainig an fhasalachd. Tha na h-uile ni a shealbhaich iad riamh air a spionadh uatha, na h-uile ni talmhaidh; mar a tha neach, an uair a chuirear anns a' phriosain e, tha 'eudach féin agus na bhuineadh dha uile air a thoirt uaith. Is e th' ann air gach doigh "fàsalachd" iomlan. Cha-n 'eil fois aige, oir "cha-n 'eil fois aca oidhche no là," n' uair a theid an duine "sgìth" (an creidmheach a rinneadh sgìth gu tric le 'n slighibh) stigh d' a Shàbaid shiorruidh. Is diomhain do chàirdibh a ràdh aig 'uaigh, "Tha e 'n a shuaimh-neas;" is ann a dhealaich an t-anam caillte ri suaimhneas gu bràth.

Tha iad thar breithneachadh aonaran-ach agus "fàs." Cha-n 'eil companas

an sin gu sòlas a thoirt am measg na h-aonaranachd uamhasaich ud ; cha-n 'eil cuignear bhraithrean an duine shaoibhir 'n uair a theid iad maille ris (Luc. xvi. 20) ach mar chonnadh do 'n teine. Cha-n 'eil co-fhulangas air bith an sin ; cha-n 'eil focal mu thruais ann ; cha-n 'eil fear-tagraidh ann a labhaireas aon uair air an taobh.

Smuainichibh mu neach ann am priosain siorruidh, air a chur sios ann an slochd domhain, dubh, ann an daignich laidir, agus air fhàgail gu grodadh agus bàsachadh, air a dhearmad agus air a dhi-chuimhneachadh. Chaidh e gu buileach á cuimhne dhaoine eile. Ach is e tha 'n so uile gu léir sealladh beag air an dorchadas iomallach, agus an aonaranachd mhuladaich a tha air am filleadh ann am briathraibh Ieremiah (xxiii. 39) 'n uair a tha e ag ràdh gu bheil am Breitheamh a' cur an céill, "Feuch, tilgidh mi sibh air falbh!" Tha iad air am fàgail anns a phriosain nach fosgailear gu bràth,—air am fàgail leo fhéin, gun chuimhne orra, gun chùram, air an dì-chuimhneachadh le Dia Gun amharus is e sin "*fàsalachd*." Tha neamh agus dòchas as an t-sealladh gu bràth, oir cha smuainich Dia féin a nis air an anam fo bhinn.

"Oh, gu'm bitheadh iad glic, gu'n tuigeadh iad so, gu'n tugadh iad fainear an crioch dheireannach (Deut. xxxii. 29). Co dhiubh, nach dean clann Dhé mar dhaoine a tha 'n an dùisg, a tha 'faicinn dhaoine eile 'n an codal air bile na creige ? A phobuill Dhé, am bheil sibh gun chùram co dhiubh a choidileas an luchd-aisling sin no nach coidil ? Dh' fhaodadh focal uaithse an dùsgadh agus na h-aislingean aca a sgapadh. Ma tha aobhar eagail ann duibh gu'm bheil cuid dhiubhsan a b' aithne dhuibh uaireigin a nis caillte, is mò an t-aobhar a th' agaibh air oidheirp a thoirt air a mheud 's a dh' fhaodas sibh a shaoradh. Iarraibh air *na h-uile dòigh* cuid a theàrnadh. Is e Dia an Spiorad Naomh a dhùisgeas daoine ; ach is maith leis an co-chreutairean a chleachdadh mar mheadhonan.

Dùisg ! dùisg ! A shaoghail chodalaich, dùisg ! Tha sinne ag innseadh mu fhirinnibh mòra. Cha-n e bruadar a tha 'toirt sìth do'r coguisibh, agus a lionadh ar cridhe. Cha-n e, is e an fhìrinn sin a 's mò uile, agus a 's diongmhalta, "*Is* ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic féin, chum 'us cia b'e neach a chreideas ann, nach sgriosar e ach gu 'm bi a' bheatha shiorruidh aige" (Eoin iii. 16). Dhearbh mìltean de mhìltibh 'n am faireachadh brìgh agus meud na slàinte a tha an so. Cha bhruadar e (their iad uile) "nach bi ocras gu bràth airsan *a thig d' a ionnsuidh*, no tart gu bràth airsan a chreideas ann" (Eoin vi. 35).

Na caillibh ùine, oir tha an Tighearn a' tighinn gu luath a dheanamh dioghaltais air an dream nach 'eil umhal do'n t-soisgeul. (2 Tess. i. 8.) Thigibh agus dearbhaibh dhuibh féin na tha sinn ag ràdh. Bithidh "aoibhneas agus sìth," agaibh "ann an creidsinn" (Rom. xv. 13), agus cha bhi sibh ann an cunnart na 's mò o "fhàsalachd" agus iongantas uamhasach na muinntir a tha beò air am bruadaraibh. Is e Criosd *air a ghabhail le creidimh* sìth do 'n anam, agus cha-n 'eil am fior shìth 'n a bhruadar.

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH : PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN EARRAICH, 1870.

## DEORSA MULLER,

### AGUS TIGHEAN-DHILLEACHDAN BHRISTOIL.




Is ainmic a chiomhlionadh an gealladh, "Fosgail do bheul gu farsuinn agus lionaidh mise e" (Sal. lxxxi. 10) air dhòigh na 's iongantaiche na do Dheòrsa Muller. Is aithne do 'n t-saoghal air fad nis tighean-dhilleachdan Bhristoil, far am bheil corr 'us ceithir mile thar fhichead de dhilleachdanaibh air am beathachadh, air an éideadh, air an teagasg, agus aig an àm dhligheach, air an cur a mach gu gnothuch iomchuidh 's an t-saoghal.

Rugadh Mr Muller aig Croppenstadt ann am Prussia 's a bhliadhna 1805, agus, a réir coslais, cha robh parantan diadhaidh aige. Chaochail a mhàthair an uair a bha e mu cheithir deug, agus rùnaich 'athair o chriochaibh saoghalta, ministear a dheanamh dheth. O 'eachdraidh iriosail, dhruidhtich, féin, tha sinn a' foghlum gu 'n robh e ro pheacach an laithibh 'oige. Tha e ag aideachadh gu 'n robh e 'cleachdadh a bhi 'goid airgiod 'athar, agus ged is minic a ghlacadh e agus a fhuair e peanas, gu 'n do lean e air.

Chuir 'athair, aig an robh àite maith mar fhear-tionail càin na riòghachd,

do'n sgoil e 'n uair a bha e mu shé bliadhna deug a dh' aois. An sud tha e coslach nach robh smachd 's am bith air, agus air là de na bh' ann, dh' fhalbh a gun airgiod air turus a dh' ionnsuidh baile Bhrunswick, chum spòrsa. Ghabh e còmhnuidh an tigh-òsda, agus a chionn 'us nach robh airgiod aige a phàigheadh airson a chuid, chuireadh ann am priosain e, far an d' fhan e corr 'us trì seachduinean am measg nan daoine bu mhiosa. Air dha 'athair a chostus a phàigheadh leigeadh as e; ach cha tug an ni dad a bhuaidh air 'inntinn.

Ann a fhicheadamh bliadhna, chaidh e gu oil-thigh Halle. "An so" ars' esa "lean mi air mo dhroch shlighe ged a bha mi a' foghlum chum bhi 'n am mhinistear. An uair a chaitheadh m' airgiod, thug mi m' uaireadair an geall, agus roinn de 'm eudach, air neo thog mi airgiod an iosaid. Gidheadh am measg sud uile, bu mhiann leam mo chaitheamh-beatha truagh a leigeadh dhiom, orr cha robh tlachd agam ann, agus bha de chiall agam na thuig gu'm bitheadh crioch thruagh air la éigin, oir cha-n fhaighinn àite 's an eaglais gu bràth. Ach cha robh bròn cridhe orm airson mo pheacaidh an aghaidh Dhé."

Mu 'n àm so thòisich e a rìs air seann fhear-eòlais bhi 'n a chompanach aige, agus bha an ni so, a bha a réir coslais 'n a ni cho beag, 'n a mheadhon air ni mòr a dheanamh a thaobh Mhuller. Bha an duine òg ud, d' am b' ainm Beta, fad air a sheachnadh le Muller a chionn e bhi cho stolda, suidhichte. Ach dh' fhalbh sud, agus bha an gille stolda air tighinn gu bhi cho faoine, mi-shuidhichte, ri fear aca. Gidheadh tha e coslach gu robh ni aige 'n a chridhe a bhuineadh do 'n aithbhreith, oir air dha dol cuide ri Muller agus companaich eile air turus-diomhain far an d' rinneadh mòran peacaidh, dhùisg a choguis air, agus ag aideachadh a pheacaidh maraon d' a athair neamhaidh 'us talmhaidh, choisich e a nis mar aon de chloinn an t-soluis. Thug caraid diadhaidh a stigh e gu coinnimh bhig ùrnuidh a chruinnich mu dheireadh gach seachduin, agus air aon seachduin chomharraichte 's a gheamhradh 1825 'n uair bha e fhéin agus Muller a' coiseachd cuideachd, chuir Beta iompaidh air a chompanach dol ann, ag innseadh dha mar chaidh iad air an adhart. "Cha bu luaithe a chuala mi e" ars' Muller, "na bha e dhomh mar gu 'n d' fhuair mi ni air an robh mi an déidh fad mo latha. . . . . Dhrùidh e orm gu mòr. Bha mi sona, ged nach b 'urrainn mi innseadh carson a bha mi sona, nan rachadh fhoighneachd dhiom."

B' i a' choinneamh ud air feasgair De-sathuirn a thug car eile do chaitheamh-beatha Mhuller. Ged is minic a fhuair peacadh-cuairt buaidh air an deigh sud gidheadh thug an nàdur naomh a fhuair e buaidh air a thruaillidheachd. Lean e air adhart chum bhi 'n a mhinistear, agus thoisich e cuideachd air oidheirp a thoirt air anaman a thoirt gu Criosd. Sgriobh e mar an ceudna a dh' ionnsuidh 'athar agus a bhraithrean gu dùrachdach; agus a thaobh 'athar bha aobhar dòchais aige gu 'n d' fhairich e cumhachd athnuadhachaidh. Lean e air an fhoghluim, agus chleachd e aig an àm cheudna mar a bha ùine aige a bhi 'searmonachadh 's an duthaich mu thimchioll, agus a bhi a' taghail phriosana agus thighean-oibre. O 'n b'e a mhiann a bhi 'n a shoisgeulaiche, chuir an t-ollamh Tholuc e a dh' ionnsuidh a' Chomuinn Lunnunaich airson Iompachadh nan Iudhach, mar fhear de 'n luchd-saothrachaidh, agus aig ceann ùine dh' aontaich iad a ghabhail fo chumha. B' eigin chum 'us gu 'm faigheadh e aonta a' Chomuinn, agus teagasg àraidh freagarrach do 'n ghairm, gu 'n ruigeadh e Lununn. An sin a chaidh e; agus thachair gu 'n robh am foghlumach bochd Gearmailteach ud a bhi 'tighinn air tìr 'n ar dùthaich air an 19mh la de 'n Mhairt 1829 'n a ni ris an robh beannachdan do-innsidh an ceangal do mhiltibh ann ar tìr.

Cha-n urrainn sinn dad a ràdh mu na h-aobharaibh a thug Muller seachad airson a bhi diùltadh saothrachadh airson a Chomuinn ud; is leòr a ràdh gu 'm bu duilich leis a Chomunn dealachadh ris. Ged nach mòr a bha de Bheurla aige, cha b' fhad gus an do ghairmeadh e gu bhi 'n a mhinistear an co-thional beag aig Teignmouth an Siorramachd Dhebhoin. An sud dh' aidich Dia e chum iompachadh anaman, agus bha a shaothair air a beannachadh ann am baile agus an dùthaich 's a choimhearsnachd.

Air dha bhi mu dha bhliadhna aig Teignmouth, chaidh e do Bhristol, far an do ghabh e cùram co-thionail air maille ri Mr Craik, duine diadhaidh. Thoisich Mr Muller nis air a bhi 'cur suas an ni ris an dubhairt e "Tigh-eòlais nan Sgriobtuirean aig a bhaile 'us o 'n bhaile." Is leòr a ràdh d' a thaobh gur e an t-suim a thainig a stigh, 's a bhliadna 1868, dà bhliadhna dheug thar fhichead an déidh a shuidheachaidh, mar fhreagradh ùrnuidh, £400,000. Ann an iomadh cearnaidh de 'n t-saoghal tha 120 soisgeulaiche air an cumail suas leis gu h-uile no ann an tomhas, agus tha 85,000 Biobuill air an craobhsgaoileadh.

'Sa bhliadhna 1835, bha Mr Muller air a thoirt gu bhi 'toiseachadh air an obair mhòir ris am bheil daimh aig 'ainm. Bha e eòlach air eachdraidheachd an Ollaimh Franke neach mu thimchioll ceud gu leth bliadhna gus an àm so, a thog agus a chum suas tigh-dhilleachdan mòr aig Halle trid ùrnuidh a mhàin, agus bha fadachd air an onoir cheudna bhi aigese. Is e an ni àraidh thug air gu 'n do thòisich e, mar tha e fhéin ag ràdh "chum gu 'm bitheadh Dia air àrdachadh le sud, gu bheil na dilleachdanan fo mo chùram a' faotainn gach ni a tha uatha, a mhàin trid creidimh agus ùrnuidh, gun aon ni bhi air iarraidh dhoibh leamsa no le mo cho-luchd-oibre, troimh 'm bheil e soilleir gu 'm bheil Dia dìleas fhathasd, agus gu 'n éisd e urnuidh fhathasd." Is minic a bha an gealladh a th' air ceann na duilleigse air a thagradh leis aig an am ud, agus mu dheireadh an earraich 1836, thainig a leithid a shuim airgid a stigh, agus nithe feumail eile, gu 'n do ghabh Mr Muller tigh, agus dh' ulluch e aite ann do dheich leanabh thar fhichead. B'e a cheud rùn nach gabhadh e stigh ach nigheanan, a chionn 'us gur ann doibh bu mhò cunnart 'us buaireadh na do ghillibh, agus b' eigin cuideachd gu 'm bitheadh iad eadar seachd agus dà bhliadhna dheug a dh' aois. Ach air do mhòran bhi 'g iarraidh gu 'n gabhadh e gillean beaga, thug sin e gu tigh fhosgladh araon airson nigheanan 'us gillean beaga a bha 'n an dilleachdain, agus an deigh sin tigh airson gillean na bu mhò. A thaobh a' chumha air an gabhtadh a stigh iad, cha robh ach trì nithean air an agradh: 1. Gu 'm bitheadh parantan na cloinne posda; 2. Gu 'm bitheadh an dà pharanta marbh; 3. Gu 'm bitheadh a' chlann feumnach. Cha-n 'eil moidhean no airgiod air iarraidh. Tha Mr Muller ag ràdh "Cha-n iad na Tighean-dhilleachdan *agamsa* Tighean-dhilleachdan Bhristoil, ni mo a bhuineas iad do sheòrsa no do chreud 's am bith, ach is iad Tighean-dhilleachdan *Dhé*, agus Tighean-dhilleachdan dhilleachdain uireasbhuidhich air bith a chaill an dà pharanta." Bliadhna an deigh bliadhna mheudaich àireamh nan dilleachdan gus an robh ceud gu leth ann 's a bhliadhna 1845. Tha an cunntas dìleas a chum e air an dòigh 's an robh e fhéin, a theaghlach, a luchd-cabhair, na dilleachdain, agus mòr-fheum Tigh-eolais a Bhiobuill, air fritheala dh dhoibh gu fialaidh, a leithid 'us gu 'm faod e iongantas a chur oirnne. Air uairibh thig àm dearbhaidh, chaith tràth na maduinn na bha a bhiadh 's an tigh, agus cha-n 'eil airgiod ann; ach gheibhear creideas o cheannaichean Bhristoil? Gun teagamh; ach tha dà riaghailt ann ris nach do dhealaich Mr Muller riamh—'s a cheud àite, an riaghailt ud "Na bitheadh fiachan 's am bith aig aon neach oirbh" (Rom. xiii. 8) agus a ris nach deanadh iad gearan ann an cluais

duine. Is e ùrnuidh mata an cabhar, agus tha an tigh air a ghairm cuideachd. Eiridh Mr Muller o a ghlùnaibh ag radh, "Cuiridh Dia cabhar gun teagamh." Tha e a' fosgladh litir a ràinig an tigh 'n uair a bha iadsan ag ùrnuidh, agus gheibh e deich puinnd ann do na dilleachdain! Agus o na h-uile cearnaidh 's an t-saoghal ach beag thig cuideachadh a ghnàth. Air an aon la thig slabhraidh o bhaintighearn ann an Surraidh, agus tiodhlac o chìobair ann an Australia. Tha da dholair deug air an cur o "dhaoine dubha ann an Demerara." Tha na h-uile seòrsa dhaoine a' cabhar, o an ard-oifeagach airm, agus a' bhaintighearn ard-inbheich gu "13t. 5s. o fhear nan litrichean an Lunnun," agus tiodhlaicean o shearbhantaibh a bha uaireigin 's an tigh.

'Sa bhliadhna 1846 thachair gun robh na tighean-dhilleachdan air fàs mi-fhreagarrach a chionn an t-àite a bhi cumhann, agus o aobharaibh eile. Chleachd e air an aobhar sin a leigheas gnàthaichte, ag ùrnuidh gu 'm bitheadh airgiod air a thabhairt chum talamh a cheannach, agus aitreabh a thogail an taobh a muigh de 'n bhaile. An deigh ùine fhuair e na dh' iarr e. Cheannaicheadh aireamh a dh' acraichean a shuidhicheadh gu taitneach air Ashley Down, agus thogadh aitreabh mar a bha feum air. Agus a nis 's a bhliadna 1868 le mòr bhuidheachas tha e ag innseadh gu 'n d' fhuair e airson tighean a thogail a mhàin £110,000, agus gu 'n do thogadh cuig tighean mòra, a chumas dà mhile agus leth cheud dilleachdan.

A leughadair, tha iomadh ni ri fhoghlum o 'n eachdraidheachd bhig so. Faic ann *Gràdh eugsamhail Dhé.* Tha an sud neach a bha ruith gu dian chum sgrios, air a ghlacadh agus air 'atharrachadh. Cia fad 's a bha e a 'thaobh nàduir agus cleachdaidh o Dhia! Agus gidheadh thugadh an fagus e, cho faisge gu 'm bitheadh na h-uile iarrtus 'us togradh, air a shon fhéin 'us airson chaich air an iomradh air ball ann an cluais 'Athar.

Am bheil thusa ag iarraidh do shonais air falbh o Dhia, co dhiubh 's ann 'n ad anamiannaibh peacach, mar bha an duine so, no ann an nithibh neo-chiontach, agus ion-mholta annta fhéin? Striochd d' a chuireadh gràsmhor, "Thigibh do 'm ionnsuidh, agus bithidh an fhois agus an t-aoibhneas a bh' aig Muller agadsa gu cinnteach.

*Faicibh mar chuireas Dia onoir air creidimh simplidh.* Cha-n 'eil ni 's an sgeul so chum misneach a thoirt do leisg agus do mhi-chùram, no dhoibhsan a shaoileas gu 'm faod iad seasamh air an socair, agus ma dh' iarras iad gu leisg o Dhia, gu 'm faigh iad na tha a dhìth orra. Tha fear-saothrachaidh eudmhor, dùrachdach an so, falamh de na h-uile féin iarraidh, agus air a bhrosnuchadh, mar a shaoileas sinne, le cumhachd àraidh, chum nithean mòra iarraidh o Dhia, agus gu 'n deantadh nithean mòra air a shon. Mar o shean, ni a leithid sud a chreidimh beanntan 'atharrachadh, buaidh thoirt air an t-saoghal, fìreantachd oibreachadh, agus geallaidhean 'fhaotainn. Gheibh gach aon againne, 'n a àite féin, cia b 'e cho iosal 's a tha e, am focal ud leis an Tighearn fior, "Bitheadh e dhuibh a réir bhur creidimh" (Mat. ix. 29).

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

AN CEITEAN, 1870.

## AN SO THA GRADH.

1 EOIN IV. 10.




Is ann a dh' ionusuidh *an duine* a tha an gràdh so a' tighinn; is ann air *an duine* a tha an gràdh so air a dhòirteadh a mach; is ann ris *an duine* a dh' amhairceas sinn an nair a chluinneas sinn briathran a'ghràis, "An so tha gràdh." Is e *am peacadh* a tharruing a mach an fhìrinn mhòr, "Is gràdh Dia;" agus is ann do *chloinn nan daoine*, ann am peacaidhean mòra, a thainig an deagh naigheachd, a tha ag innseadh mu ghràdh a tha "thar eòlais," agus a their ruinn, "Dia a tha saoibhir ann an tròcair, airson a mhòr ghràidh leis an do ghràdhaich e sinn, eadhon an uair a bha sinn marbh ann am peacadh, bheothaich e sinn maille ri Criosd."

Cha-n aithnichear an gràdh 'n a làuachd ach far am bi *am peacadh*. Cha tarruing ni air bith eile a mach e 'n a fharsuinneachd, agus cha nochd ni eile a leud agus 'fhaide, a dhoimhne agus 'airde. Cha-n eil gràdh do sin a tha maith agus naomh ach 'n a leth gràidh Dhé. Tha an gràdh a tha a' lionadh neimh, agus a' deanamh a luchd-àitcachaidh aoibhneach 'n a ni eadar-dhealaichte o'n ghràdh a thainig

a nuas a dh' ionusuidh na talmhainn. Cha-n ionnan gràdh do 'n neach a ghràdhaicheas, agus do 'n ionmhuinn, agus gràdh dhoibhsan a tha gun ghràdh, agus neo-ionmhuinn. Dh' iarr e peacadh an duine uile, agus eucoir an t-saoghail uile, chum mend gràidh Dhé a thoirt am follais. Cha b' urrainn neamh, agus neamh nan neamh, an gràdh a chumail, ni mò a b' urrainn na creutairean beannaichte a tha an sin cothrom a thoirt do "shaoibhreas a ghràis." B' éigin do 'n talamh bhi aig a' ghràdh ud; b'éigin do 'n duine bhi aige; b' éigin do chionnta 'bhi ann; b'éigin do fhuath agus truaillidheachd cridhe an duine bhi gu leir aige, chum gu'm faigheadh e dol a mach gu saor.

"An so tha gràdh, cha-n e gu 'n do ghràdhaich sinne Dia, ach gu 'n do ghràdhaich esan sinne, agus gu 'n do chuir e a Mhac chum bhi n' a iobairt-rèite airson ar peacaidhean." Seadh; ghràdhaich esan sinne air tùs! 'S e ar peacadh 'us cha-n e ar diadhachd a thug a ghràdh am follais; an gràdh saor, saoibhir, neo-chriochnach, nach b' urrainn uisgeachan lionmhor a mhùchadh. An so tha solus (dh' fhaodadh sinne a radh ann a bhi 'fosgladh cainnt an abstoil an so); cha-n e gu'n toir an talamh solus do'n ghréin, ach gu'n toir a' ghrian solus do'n talamh. Mar sin "tha an gràdh o Dhia" mar a tha an solus o'n ghréin. Thig an gràdh a mach o Dhia thugainn, gun iarrtus no toillteanas air; gràdh aig an e a thobair uchd Dé a ghràidh.

"An so dh' fhoillsicheadh gràdh Dhé dhuinne, anns gu'n do chuir Dia 'aon-ghin Mhic do'n t-saoghal, chum gu 'm bitheamaid beò trid-san." B'e ard chomharradh agus earlas a ghràidh gu'n do chuir e a Mhac, chum bhi 'n a iobairt-rèite airson ar peacaidh-ean. Anns an tiòdhlac so dh' fhoill-sicheadh araon gràdh an Athar agus a' Mhic. Anns an tiodhlacso dh' fhilleadh araon maitheanas, beatha, agus sìth. An so tha dearbhachd air gràdh Dhe chum maitheanais, gràdh a mhaitheas na h-uile peacadh, agus a ghabhas ris na h-uile peacach leis an àill, gun a bhi air a thiormachadh e fhéin, no air fhuarachadh, no fo easurram. Chuir gràdh am Mac; tha gràdh a' toirt maitheanais; tha gràdh a'gabhail ris an leanabh stroigheal; tha gràdh a toileach a' bheannachd a thoirt ann an àite a mhallachd.

Dh' ulluich an gràdh mar so an rèite; agus an sin, claghan trid an sruth an gràdh sios, air chor 'us gu bheil gach ni a bhacas làmh fhialaidh a' ghràidh air a thoirt as an t-slighe. Gheibh an gràdh a nis slighe réidh dha fhéin, agus faodaidh e teachd dlù do 'n pheacach chum a dheanamh sona le lànachd fialaidheachd a tha cho ceart's a tha e o Dhia. Tha Dia nis air a ghlòrachadh ann a bhi 'gràdhachadh 's a' tiodhlaiceadh. Tha Dia nis air a ghlòrachadh ann a bhi 'maitheadh 's a' tearnadh. Sin agaibh luach fola na réite. Sin agaibh eifeachd na h-iobairt moìre, an iobairt-loisgte iomlan a thugadh air Calbhari fo sgàile am bheil sinn a' suidhe sios gu tearuinte, agus "saor o eagal an uilc;" oir cha-n urrainn truaigh, no diteadh, ruighinn air an duine sin a dh' iarr fasgadh aig an altair, agus a ghabh ri iomlanachd an urrais ghlòrmhoir an àite a neo-choimhliontachd agus a mhi-fhìrean-tachd féin.

An so tha gradh. Ann an so dh' fhoillsicheadh gràdh Dhé. Tha Dia "*a' moladh* a ghràidh" dhuinne; gun cheannach, gun toillteanas, gun iarraidh, gidheadh fior agus neo-chriochnach, dùrachdach agus treibhdhireach. Tha cuireadh aig na h-uile peacach òl as an tobair so. Tha e fosgailte agus saor. Os a chionn tha an sgriobhadh aoibhneach air a chur sios, le a chuir-eadh cho farsuinn ris an t-saoghal "An neach leis an àill." An neach air am bheil tart, thigeadh e."

> "Ciod e na h-iongantais rinn gràdh,
> Cia beag an tuigse 'th' againn doibh."

I. *Chuimhnich an gràdh so oirnne 'n ar staid iosail.* Sal. cxxxvi. 23. Cha do chaill Dia sealladh air a' pheacach; agus cha tug na h-oidheirpean aige-san

air Dia a dhi-chuimhneachadh air Dia gu 'n do dhi-chuimhnich e esan. Tha truas Dhé, eadhon dhoibhsan a 's mi-airidh air, ùr agus domhainn mar a bha e riamh. Tha togradh an athar a' leantuinn a mhic stroigheil a dh' ionnsuidh a chuid a 's fhaide as de 'n dùthaich fad air astar. Thar monadh, thar mointich, thar sruth, thar fàsach, tha am buachaill a' leantuinn na caora seachranaich, a' toirt mactalla as a chreig e a ghlaodh, "Pillibh, pillibh ;" le dùrachd na 's mò mar is fhaide a theicheas a' chaora 'g a call fèin ann an droighnich, no a' tuiteam thar chragaibh, gun mhiann air tionndadh. Is maith a sheinn Lùther—

"Cha d' iarr cridhe parant' air do shon
Mar dh' iarr gràdh Dhé gu m 'bith' dh tu son.'"

Chuimhnich e sinn ann ar cor iosal; ni mo a tha aon earrainn de 'n chor iosal ud, eadhon an earrainn a 's miosa, a dh' ionnsuidh nach do lean a thruas sinn, agus o nach 'eil a ghràdh toileach air ar teàrnadh. Tha Dia eudmhor leis a pheacach, cia bith cho suarach 's a dh' fhaodas esan a bhi mu Dhia.

II. *Dh' ulluich an gràdh so éirig.* (Iob xxxiii. 24.) Gun éirig cha b' urrainn saorsa bhi ann. Is e prìs mhòr a 's urrainn dorsan a phriosain ud fhosgladh agus am priosanach a leigeadh as. Fhuaireadh an éirig; tha na dorsan fosgailte; faodaidh an ciontach a phriosan truagh 'fhàgail. Tha sinn a leughadh mu iasgair Lochlainneach aig an do ghlacadh a mhac le gaduichean-mara, agus chuireadh e leo ann am priosan ann an Algeria. Dh' innis maraiche dha mar a bha, agus nach fhaighteadh as e ach le suim mhòir airgid. Rùnaich an t-iasgair bochd cia b' e cho mòr 's a bhitheadh an t-suim gu 'm feumadh e a mhac a shaoradh. Chuir e roimhe saothrachadh, agus féin-àicheadh; gus an d' fhuair e an ceann deich bliadhna gu 'n robh gu leòr aige. Leis a' cheud soitheach a chaidh ann, chuir e an t-òr air adhart le làimh maraiche onoraich. Mu 's gann a sheòl an soitheach thug e mullach na creige os cionn a bhaile air, agus an sin fad an latha shuidheadh e a' caithris airson a' cheud seallaidh de 'n luing a' tilleadh. Chunnaic e mu dheireadh i, agus mar a dhlùthaich i air tìr, rinn e cabhaig chum coinneachadh r' a mhac. Mo chreach! cha robh a mhac ann. Thug am maraiche leis, troimh mhearachd, priosanach eile. Is ann a shaor e coigreach! Ach cha d' thug sud a mhisneach uaith. Bha e nis a' fàs sean, agus a bhuill na 's raige chum oibre. Gidheadh rinn e obair, gus an do thionail e suim eile mar éirig. Leis an aon dhùrachd a bh' aig roimhe, thòisich e air a shaothair, agus chaidh e air adhart gun sgìos, a dh' aindheoin a shean-aois, gus an robh gu leòr aige. A rìs chuir e an t-òr air a chruaidh-chosnadh leis a' mharaiche chàirdeach; agus mar a rinn e roimhe, thug e mullach na creige air a chaithris agus a dh' fheitheamh, le 'fhalt bàn a' snàmh anns a ghaoith, agus a sheannsùil ag amharc airson ceud sealladh na luinge. Mu dheireadh ràinig i; chithear na siùil gheala; thàinig i faisg; ghreas e sios; agus a nis, gun teagamh tha a mhac ionmhuinn aige 'n a ghreim! Air a shaoradh dà uair; agus le beatha de shaothair 'us de chruachas, cia ro phrìseil 's a tha e nis. Fhuaireadh an éirig; tha am prìosanach saor; faodaidh e bàsachadh an sìth. Is ann mar sin a tha slighe Dhé d' ar taobh-ne; is ann mar sin a tha a ghràdh 's a thruas; is ann mar sin a tha 'éirig iomlan agus éifeachdach. Is i a theachdaireachd làn agus fhuaimneach do chloinn nan daoine "Saoir o dhol sios do 'n t-slochd, oir fhuair mise éirig."

III. *Chuir an gràdh so am Mac.* Is e am Mac aig an aon àm teachdair, earlas, agus tomhas a ghràidh. *Cha do chaomhainn* e a Mhac! "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal gu 'n *d' thug* e 'Aon-ghin Mhic." "Chunnaic sinne agus tha sinn a' toirt fianuis gu 'n *do chuir* an t-Athair am Mac chum bhi 'n a Shlànuidhear do 'n t-saoghal." "*Cha do chuir* Dia a Mhac a dh' ionnsuidh an t-saoghail, chum gu 'n dìteadh e an saoghal, ach chum gu

'm bitheadh an saoghal air a theàrnadh trid-san." Is e teachdaireachd a Mhic teachdaireachd a ghràidh. Is e th' ann foillseachadh agus cuir an ceill air gràdh an Athar. Chuir esan 'Aon-ghin Mhic. Thainig am Mac ud. Thainig e le beannachadh agus le slàinte. Thainig e a ghairm cha-n iad na fireana ach na peacaich chum aithreachais; a shireadh 's a theàrnadh an ni a bha *caillte*. Tha a ghnothuch ris *a' mhuinntir chaillte;* tha a chainnt ris *a' mhuinntir chaillte;* tha a shùil air *a' mhuinntir chaillte;* tha a làmhan air an sìneadh mach ris *a' mhuinntir chaillte.* "Carson a bhàsaicheadh sibh," ars' esan; cha tig sibh do 'm ionnsuidh-se chum gu 'm bitheadh beatha agaibh."

IV. *Rinn an gràdh so e 'n a iobairt-rèite airson peacaidh.* Is e iobairt-réite an ni a mhùchas fearg; cha-n ann le briathraibh no reusonachadh; ach leis an aobhar oilbheim a thoirt air falbh, le bhi 'g a dheanamh ceart do Dhia buntuinn ris a' pheacach mar nach do bhrosnuich e Dia riamh 'us nach do thoill e 'fhearg. Labhair seirbhis a' phàilliuin uile mu riarachadh, ach gu h-àraidh an altair agus caithir na tròcair. Annta sin chithear fìreantachd air a sàsuchadh; fìreantachd gun bhi na 's fhaide fo ghruaim ris a' pheacach, ach a' tairgseadh slàinte, agus ag asluchadh uaith a bhi rèidh.

Rinneadh an rèite ud. Rinneadh air a chrann-ceusaidh e; an ni a rinneadh o chionn iomadh àl cha do chaill e a luach, ach tha e cho eifeachdach 's a bha e air tùs. Troimh-san tha cuireadh againn chum fàbhair; tha maitheanas fìor air a thoirt duinn; tha sinn air ar deanamh rèidh ri Dia agus air ar toirt dlù trid fola a' chumhnanta shiorruidh. Tha an rèite anns an fhuil; oir as eugmhais dortadh fola cha-n 'eil maitheanas ann.

Is eagallach an ni fìreantachd *nach d' rinneadh rèidh.* Ach a nis o 'n chuir Dia a Mhac mar an iobairt-rèite airson ar peacaidhean, is ann a mhàin acasan a dhiùltas an iobairt a tha aobhar eagail. Dhoibhsan a ghabhas rithe, agus a chleachdas i ann am buntuinn ri Dia tha an fhìreantachd so 'n a ni beannaichte. Tha e a' cuireadh na muinntir a tha fad as. Their e ris a mhuinntir eagallaich, Na bitheadh eagal oirbh. Bheir e sòlas do 'n inntinn anmhuinn. Sgapaidh e amharasan na muinntir amharasaich. Their e riusan a tha fo thrioblaid, Imichibh an sìth. Gheibhear fìreantachd air a deanamh rèidh air taobh a' pheacaich. Tha e araon airson Dhé agus airson a' pheacaich. Ardaichidh e maraon lagh 'us gràdh. Foillsichidh e fìrinn agus gràs. A mach as thig deagh sgeul do 'n chiontach; air achd agus far an do mheudaich peacadh gur ann an sin is ro mho a mheudaich gràs.

Agus is e so *sìth* cho maith ri *maitheanas;* sìth fhìreanta cho maith ri maitheanas fìreanta. An so tha sìth do 'n anam fo thrioblaid. An so tha fois do 'n sgìth, agus aoibhneas do 'n mhuladach.

O dhuine pheacaich, gabh maitheanas. O a spioraid bhrònaich, gabh aoibhneas. O a leinibh shàruichte na talmhainn, aontaich ri d' uallaichibh bhi air an toirt air falbh leis-san a dh' iomchair ar bròn, 's a ghiùlain ar n-anmhuinneachdan; air an do leigeadh smachdachadh ar sìthe, agus a tha 'g ar leigheas le a chuid creuchda.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN T-SAMHRAIDH, 1870.

## AM FEAR-TOIBHEIM DALL.




Feasgair, 's a gheamhradh 'chaidh seachad, bha dithis dhaoine diadhaidh an Lununn a' dol a mach air an "saothair gràidh" air an t-Sàbaid. Bha seòmar mòr aca air a ghabhail air feasgair na Sàbaid, agus bha iad a' tarruing d' a ionnsuidh cuid a bha 'frithealadh air coinnimh de dh' anacreidmhich 's a choimhearsnachd. B'e an dòigh an seòmar fhosgladh, agus leigeil le daoinibh deasboireachd mu 'n chùis mar a b' àill leo.

Leig iad le fear de na h-anacreidmhich bhi 'n a cheann-suidhe, agus thug iad an aon ùine do dhaoinibh air gach taobh chum bruidhinn araon an aghaidh agus air taobh fìrinn a Bhiobuill. Thugadh dara leth a chlàir àird chum suidhe do Chriosduidhibh, agus an leth eile do anacreidmhich; agus b'e an ni mu 'n robh an còmhradh an oidhche ud, "Am bheil anam neobhàsmhor aig an duine?" Am measg nan anacreidmheach bha seann duine ard, dealbhach, le falt agus feusaig cho geall ri sneachd. Bha e dall; ach cha tug a dhoille air nach tug e cluais gu faireil do na chaidh ràdh, agus nach do nochd e tlachd n

miothlachd a reir 'us mar a chord e ri a bheachd.

An uair a fhuair e cothrom labhairt bu ghoirt 'us bu truagh an sealladh a bhi' faicinn a choluinn àrd a toinneamh le naimhdeas, mar a sheas e a' labhairt a chuid toibheim uamhasaich. Chàin e gach ni a tha luachmhor aig Criosduidhibh air dhòigh cho oillteil 'us gu 'n do theich cuid de na boirionnaich o 'n choinnimh. Bu mhaith an uair a sguir e, agus a sguir mar an ceudna gach comharradh a thugadh air mi-thaitneas na cuideachd.

Fad da uair a thìm lean an deasboireachd. Aig a chodhùnadh, bha coinneamh-ùrnuigh air a chomharrachadh aig an d' fhan a mhàin beagan de na mhuinntir dhiadhaidh a bha an làthair.

"Bu mhaith leam an duine dall ud fhaicinn 'n a thigh féin" ars' fear de na daoinibh aig an robh au seòmar. Air an t-seachduin ghabh e cothrom air a dheanamh mar a thubhairt e.

Fhuair e an duine 'n a fhear-deanamh bhascaidean riombach. . . . "Thainig mi a shealltuinn ort" ars' esa. "Am bheil cuimhne agad air mo ghuth air chor 'us gu bheil fhios agad co mi ?"

"Tha sin agam" ars' an dall, "agus tha fhios agam carson a thainig tu, cho maith 's a th' agad fhéin. Thainig thu dh' fheuchainn ri mise iompachadh, mo ghille, ach cha dean thu e. Tha mise na 's ruighne na tha thu am barail ; cha deanadh fichead coinneamh-tì sin air do shon."

"Gidheadh chunnaic mise aon choinneamh-tì a' deanamh deagh oibre mar sin" ars' an duine eile ; ach bu mhaith leam a chluinntinn uait ciod e ni am bàs air duine an uair a thig e."

"Innsidh mi sin dhuit gu h-ealamh" ars' an dall ; "is e mo bharail gu 'n cuir e as da gu h-iomlan."

Ciod e ma tha a dh' éireas do 'n bheatha a bh' ann ?" ars' am fear eile. "No an e is ciall duit gu 'm faod ni a th' ann tighinn gu bhi 'n a neoni, ged a dh' àicheaidheas tu gu 'm faod neoni a thighinn gu bhi 'n a ni a th' ann ?"

"Cha-n 'eil mi 'cur dragha air mo cheann le 'leithid a bhòilich dhiomhair" ars' esa. "Cha-n eil mise 'creidsinn do sgeulachdan mu bheatha shuthainn 'us neo-bhàsmhoircachd. Agus a thaobh do bhaothaireachd mu aithreachas-bàis, innsidh mi dhuit fìrinn mu sin a 's fheairrd thu chluinntinn. Ach dùin an dorus, chum 's nach cluinn mo nighean bheag sinn, oir cha mhaith leum ise a chluinntinn ; cuiridh e o mhaith i fad an là 'n a dheigh. Bha mac agam o chionn bhliadhnachan. Is e bu shine de na bh' agam. Theagaisg mi dha gu cùramach gur e bh' anns a Bhiobull leabhar a rinn na sagartan iad fhéin mar cheaird, agus gu 'n do dhealbh iad Dia air an aon dòigh ; agus b' e a thlachd dol air feasgair na Sàbaid gus a choinnimh againn. Agus tha mi ag innseadh dhuit gu 'n robh e 'n a ana-creidmheach cho mòr 's a bha riamh ann, ach 'n a mhac maith dhomhsa agus d' a mhàthair, agus onorach, caoimhneil do gach neach m' a thimchioll. Ach thainig caitheamh air, agus dh' fhàs e na 's miosa. Aon là de na bh' ann, thainig an lighich 'g a fhaicinn mar a b' àbhaisd, agus thug a chor air an lighich gu 'n do chrath e a cheann. An ath uair a chaidh mise stigh do 'n t-seòmar chuir e na gairdeanan caola timchioll do 'm amhaich, agus thubhairt e, 'Athair, tha mi a' falbh uaithe. Tha an lighich ag ràdh gu bheil mi dlù do 'n bhàs, agus is e mo bharail gu bheil e ceart ; ach cha-n eil eagal orm, cha-n 'eil mi 'creidsinn gu bheil Dia ann, no saoghal eile ; agus ma thachaireas gu bheil, cha-n 'eil aobhar eagail agam, oir is urrainn mi a ràdh le fìrinn nach d' rinn mi cron air neach riamh.' Agus mar sin dh' fhalbh mo ghille bochd, a' labhairt gu ciùine, agus is ann beagan roimh 'n bhàs a mhàin a thòisich 'inntinn air a bi troimh chéile, agus a thòisich e air bruidheann mu 'n Sgoil Shàbaid, agus mu 'n fhear-teagaisg an sin ; ach cha-n 'eil dad agam air sin. Tha mi ag ràdh riut gu 'n do bhàsaich mo ghille mar a bha e beò, 'n a ana-creidmheach thaobh

Dhia 'us dhiabhuil, agus gidheadh dh' fhalbh e cho sàmhach ri uan."

" Agus c' àite, saoil thu, am bheil e nis ?" ars' an duine eile.

" Cha-n 'eil an àite 's am bith," ars' an dall. "Ciamar is urrainn e bhi an àite 's am bith 'us gu 'n do chuir sinn na bh' ann deth 's an talamh ? "

" Cha do chuir uile " ars' am fear eile " mar do chuir thu ann beò e. Innis dhomh c' àite am bheil a' bheatha, na smuaintean, an inntinn—cuir an t-ainm a thogras tu air ? Is e sin na b' aithne dhuit-sa de na bh' ann. C' àite am bheil sud."

"Air falbh, á sealladh, air a sgapadh" ars' esa.

" Tha thu ag radh, ma ta, an neach ris an dubhairt thu do mhac gu bheil e air tighinn gu bhi 'n a neo-ni" ars' am fear eile.

" Cha robh ann ach na chaidh 's an uaigh," ars' an dall.

" Feumaidh tu fhaicinn gur e th' ann an sin mealladh agus seachnadh air a phuinc. Labhair thu mu 'n ghràdh aige dhuit, agus m 'a nàdur modhail. C' àite am bheil iad sud ? " ars' an duine eile.

" Cha-n 'eil fhios agam " ars' an dall, 'us e mar nach robh e airson freagradh idir a thoirt.

" Is éigin duit creidsinn ma tha ifrionn ann gu 'n deachaidh do mhac an sin, agus gur tusa, thusa 'mhàin, a bha 'n ad mheadhon air a chur sios chum truaighe bhith-bhuain."

Is ann a fhreagair an duine dall le cainnt thoibheumaich a leithid 's a bh' aige air an t-Sabaid.

Làn mulaid 'us uamhais dh' fhalbh an duine eile, agus an dall truagh 'g a leantuinn leis a chainnt oillteil ud anns an robh a thlachd malluichte.

Air an ath Shàbaid bha e na bu dhian 'n a naimhdeas, gus an robh e 'n a cheisd an leigeadh iad leis bruidheann 's a choinnimh. An sin sguir e fhéin de bhi dol ann. . . . Mu dheireadh thall chualas m 'a thimchioll gu 'n robh e euslan, agus nach robh suil ri e thighinn as. An dòchas gu 'n do thaisich an euslaint a chridhe, chaidh an aon charaid 'g a fhaicinn rìs, agus is e thubhairt e ris 's a cheud choinnimh,—

" An d' thainig thu a dh' fheuchainn a rìs, a dhuine eagnaidh ? "

" Cha-n 'eil sinn gu sgitheachadh ann am maith a dheanamh; bha cùram oirrne mu 'd dheighinn, agus thairg mise thighinn a dh' fhoighneachd ; agus tha mi an so."

" Carson ? " ars' an dall. " An d' thainig thu thugam le sòlas spioradail ? " An sin rinn e fochaid. Ach cha robh toibheum aige ; agus mar sin ghabh a charaid misneach ann am feuchainn r'a choguis a ruighinn, agus thairg e gu mìne ùrnuidh a dheanamh.

" Ma dh' fheuchas tu ri sin" ars an dall, "cluinnidh tu anacainnt a chuireas as an tigh le cabhaig thu. Dh' innis mi dhuit nach robh mi 'g a iarraidh, agus seasaidh mi ris na thubhairt mi. Suidh sios, a dhuine, agus labhair mu ghnothuichibh na rioghachd, no ni eile anns am bheil seadh."

" Cha-n urrainn mi" ars am fear eile. " Bithidh mi toileach focal Dhé a leughadh dhuit, agus ùrnuidh dheanamh air do shon agus maille riut ma cheadaicheas tu e ; ach cha bhi còir agam ann ad chuideachadh air adhart gu socrach air an t-slighe uamhasaich air am bheil thu a'gluasad gu cinnteach, agus aig am faod a' chrioch a bhi dlù air laimh."

" Gabh romhad ma ta " ars' esa, gu feargach "agus dean àite do fhear na's fearr na thu, agus na tig an so rìs gus an cuirear air do shon."

" Bitheadh e mar sin " ars' an duine eile, "agus an uair a chuireas tus 'air mo shon thig mise," agus mar sin dhealaich iad an uair sin.

Mar a bha e 'dol a mach, smeid boirrionach mu leth-aoise air, 'us i a' comhdach a h-aghaidh, 's a gal a' briseadh oirre.

" Oh ! ciod e a ni mi air a shon ?" ars' ise. O ! tha sibhse eòlach air a leithid. Nach urrainn sibh ni air bith a dheanamh no a ràdh ris ? Bha e riamh

maith agus caoimhneil riumsa agus ris a' chloinn, ach tha mise 'creidsinn ged nach 'eil esa: agus tha eagal orm gu bheil e dol a dh' ifrionn, mar a thachair do 'n ghille a 's sine agam, agus gu 'm bi iad an sin a dh' aithghearr cuideachd."

"An cuala tu na thubhairt e 'n uair a thairg mi ùrnuidh leis?" ars' an duine.

"Oh, chuala," ars' a' bhean; "ach atharraichidh e gu tric. Air uairibh tha e saor o phian, ach air uairibh eile tha 'leithid a phian aige nach cluinnear ni aige ach osnaich agus sgreadan airson tròcair. An sin faodaidh neach leughadh, no ùrnuidh a dheanamh mar is àill leis; ach cho luath 's a dh' fhàgas a phian e, ni e toibheum mar a b' àbhaisd."

Chualas sgread goirt o 'n t-seòmar shuas aig an àm, agus ghreas a' bhean suas an staidhir agus an duine eile as a deigh. Bha an duine làidir a' cromadh 's a' toinneamh le àmhghar ghoirt a chuirp. "A Dhia! a Dhia!" 's e ghlaodh e eadar na piantaibh. "Thoill mi e, tha fhios agam air, ach bi tròcaireach! tròcaireach! Bha fhios agam riamh nach do chreid mi fhéin an ni a thubhairt mi ri càch, agus bhrosnuicheadh mi gu toibheum a labhairt mar a rinn mi. Oh, tròcair! tròcair! Nach 'eil neach ann a ni ùrnuidh air mo shon?"

Làn uamhais, lùb an duine a bha 'làthair ris a ghlùn ri taobh na leapa, 'n uair a thug an duine euslan oidheirp air a chuid glaodhaich agus osnaich a chasgadh, chum 'us gu 'n cluinneadh e 'us gu 'n leanadh e an ùrnuidh. Ach mar a lùb thainig fuachd 'us uamhunn air a leithid 'us gu 'n d' fhairich e gu 'm bu diomhan da ùrnuidh a dheanamh. Is tric o cheann iomadh bliadhna rinn an duine sin ùrnuidh ann an caochladh suidheachaidh, ach cha d' fhuair e riamh a leithid a dhearbhachd 'n a inntinn air gu 'm bitheadh ùrnuidh gun eifeachd.

Thàinig na piantan air ais air an seann duine gu h-aithghearr, le goirteas uamhasach. Mu dheireadh, sguir an glaodhaich agus an gleachd, ach bha a' chrioch ann. "Tha pian uamhasach agam 'ars esa' ach is e m' inntinn tha cràiteach. Cha-n 'eil ann ach dorchadas gun solus! gun dòchas! gun Dia!"

Agus mar sin chaochail e,—bàs eagallach. Ciod e mu 'n bithbhuantachd? Bha e soilleir mu dheireadh mu 'n fhear-fochaid chealgach ud gu 'n robh làn dhearbhachd aige 'n a choguis, fad na h-uaire, gu 'n robh na Criosduidhean ceart, ged a lean e gus a chrich le 'chuid toibheum maslach, a' gabhail air nach robh creideas aige do 'n diadhachd.

Mo chreach! Nach fhaic sinn an ni ceudna air gach taobh dhinn, air dhòigh na 's samhaiche, ach ceart cho cunnartach? A leughadair, am bheil e mar so leatsa? Theagamh gu bheil thu a' gabhail ort am fianuis dhaoine bhi "'n ad Chriosduidh maith," agus gu bheil thu a' deanamh tàire air fior phobull Dhé, mar gu'n robh iad "diadhaidh thar a' chòir" 'n uair tha làn fhios agad gur ann 's a chorr tha sud tha an t-eadar-dhealachadh eadar thu fhéin agus iadsan ri fhaotainn.

A leughadair, thoir an aire! Ma 's e sin do chor, tha thu fhathasd ann an staid *ceannairc*. "Na meallar sibh; cha deanar fanoid air Dia: oir cia b'e ni a shiol-chuireas duine, an ni ceudna buainidh e."

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIREANNACH AN T-SAMHRAIDH, 1870.

## AIR A CHRONACHADH GU MINIG.

'Am fear a chronaichear gu minig, gidheadh a chruadhaicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann agus sin gun leigheas."



Mar a theid carbadan *air an t-sreith chlì* air rathad iaruinn, chum sgrios obainn, tha am peacach gun aithreachas a'dol gu luath chum sgrios. Cha dean e tàmh. Siùbhlaidh e air adhart. Faodaidh bhi nach iarr e dol na's doimhne 's a pheacadh, no na's fhaisge air léir-sgrios, ach a' fantuinn gun aithreachas mar a tha e, theid e air adhart chum sgrios a dh' aindheoin air. Faodaidh bhi nach léir dhàsan am fàs, no an cunnart a tha dlũ. Dìreach mar a dh' fhaodas fear-turuis air sreith chlì an rathad-iaruinn bhi 'suidhe gu socrach *gus an tig an sgiorradh.*

Air an t-sreith chlì, gun ni a bheir rabhadh, is brònach sin; ach a dhol air adhart, gun aire do iomadh rabhadh stad agus pilltinn, is e sin an cuthach. Is ann mar so tha e leis an neach "a chronaichear gu minig, gidheadh a chruadhaicheas a mhuineal." Faodaidh e bhi mar so leatsa, a leughadair. Nach minig a chaidh do chronachadh? Cia tric 's a bha thu gun spéis dha? A nis faodaidh an rabhadh a tha 'g a

thoirt leis an trachd so, ma chuireas tu an neo-shuim e, bhi 'n a rabhadh deireannach dhuit roimh leir-sgrios obann a thighinn ort. Stad, a pheacaich! Eisd, smuainich, agus bi reusonta! Mar so deir an Tighearn: "Pillibh, pillibh o'r droch shlighibh; oir c' uime 'bhàsaicheadh sibh?"

"*A chronaichear gu minig*" *leis a' choguis.* Cia h-uamhasach 's a bha a dìteadh: Cia tric 's a dhìt i! Rinn a focail teiunteach an cridhe a lasadh, na glùnan laidir a chur air chrith, an aghaidh air a cruadhachadh le cionta fhàgail dearg le nàire agus geal le h-eagal, crith a chur air na bilibh uaibhreach, an teangaidh fhéin-fhireanachaidh a chur 'n a tosd. Rinn iad an oidhche 'n a là gun chodal, a' chluasaig bhog 'n a droighinn, rinn iad an comunn milis searbh, mhùch iad guth àrd an fhala-dhà, agus chuir iad pian ghoirt ann an cùpan an t-sòlais. Is ann mar sin a tha cronachadh na coguis; agus co is urrainn a sheachnadh? Faodaidh tu am Biobull a dhùnadh, agus a chur uait—faodaidh tu gun an eaglais a leantuinn, faodaidh tu an searmcnaiche a sheachnadh—faodaidh tu do shùilean agus do chluasan a dhùnadh,—ach cha-n urrainn thu a'choguis a sheachnadh. Chì i gach ni a ni thu, is e do chompanach i 's na h-uile h-àite. Tha an saoghal farsuinn, agus faodaidh tu thu fhéin a mharbhadh, ach cha dean àite no inneal air bith cron *oirre-se;* agus is i a's luaithe a labhras riut 's an t-saoghal thall. Is i comhairliche an duine mhaith, is i ifrionn an droch dhuine. Is i an caraid a 's dlùithe agus a 's onoraiche a th' agad; agus dean na dh' fhaodas tu, cha-n urrainn thu a cur uait, no a cumail 'n a tosd.

A leughadair, is minig a chronaich i thu gu geur 'us gu goirt. Cia minig, an uair a bha a' bhreug no am fiaradh air an fhìrinn tighinn á do bheul, 'n uair bha an droch rùn 'n ad chridhe, an ni maslach air a chur an gnìomh, an droch fhocal feargach air a labhairt, 'n uair a dh' fhalbh an deagh chothrom gun fheum bhi air a dheanamh dheth, a bha an t-seirbhis naomh air a minaomhachadh, an fheadhain bhochd agus amhgharach air an dearmad gus an deachaidh an uair seachad, no miannan gionach cuirp thruaillidh air an sàsuchadh air chosguis an anama neobhàsmhoir. Na bi a' meas nach 'eil cunnart air bith an so. Tha na h-uile cronachadh 'n a rabhadh o Dhia chum tamh 'us pilltinn; tha na h-uile dearmad 'n a dhian-ruith eile chum sgrios obainn.

"*A chronaichear gu minig,*" a rìs, *leis a' Bhiobull.* Is e th' ann an coguis a dhìteas companach mi-thaitneach leis an éigin giùlan; ach faodaidh neach am Biobull chur uaithe 'n uair nach cord e ris. Cia minig 's a thruaill thusa focal Dhé! Cha-n ainmig a thionndaidh thu do shùil o 'n earrainn a bha ag innseadh mu do pheacadh uaigneach, no a sheall thu ri taobh eile na duilleig airson ni nach do bhuin mar sud riut. Cia minig 's a ghabh thu mar leisgeul breugach airson d' fhear-cronachaidh a chur uait,—gu 'n robh an uair ann airson dol d'on ghairm laitheil, no gu dol a chodal, no gus am paipeir-naigheachd a leughadh, no gu litir a sgriobhadh; ni 's am bith, cia b'e cho suarach 's a bha e, mar leisgeul airson dleasdanas éisdeachd ri focal Dhé a sheachnadh, 'n uair a bha e 'g ad chronachadh. Agus air uairibh fhuair an cridhe gu cealgach ùghdarras anns an fhocal fhéin airson bhi 'g a sheachnadh, mar a thachair 'n uair a dhùnadh an leabhar 's a mhaduinn no a dhearmadadh 'fhosgladh, a chionn agus gu'n feum neach "gun a bhi leasg ann an gnothuichibh;" agus a rìs, 'n uair a chaidh beagan fhocal a leughadh m' fheasgair gu tròm, sgìth, a chaidh thu a chodal, bu ghann a fhuair do choguis suaimhneas anns na focail ud 'us iad air dhroch càramh, "Dh'iarr mise tròcair agus cha-n e iobairt."

A leughadair, is e slighe neo-sheasmhach agus mhi-onorach a bha an sin. An oidheirp a thug thu air éisdeachd a sheachnadh is ann a dh' fheuch e gur maith a b'aithne dhuit do mhearachd,

agus gu 'n robh i an aghaidh cronachaidh. Faic cho cunnartach 's a tha e; oir mur éisd iad ri Maois agus na faidhean ni mò a dh'éisdeas iad ged a dh' éireadh neach o na mairbh.

"*A chronaichear gu minig*," a rìs, *le daoinibh timchioll orra.* Tha subhailc agus caoimhneas ann an sealladh sùla chuid, no fonn gràidh 'n au guth, a bheir cronachadh. Bheir na h-uile éisdeachd do leanabh ag aithris 'ùrnuidh le teangaidh mhanntaich, no a' seinn a laoidhean bheaga do Iosa cronachadh uaithe. Ma tha cronachadh o na parantaibh *air agradh* gach là ann an teaghlach, tha e fior gu'm bheil e *air a thoirt* cho tric leis a chloinn, agus air uairibh, gun toradh 's am bith. Nach 'eil creidimh do leinibh annadsa a' cronachadh do chuidse mi-chreidimh ann an Dia? Tha gràdh do leinibh dhuit-se a' foighneachd, le cronachadh, ciod e an gràdh *a th' agadsa* do d' Athair neamhaidh. Ma tha thusa a' meas gur còir do d' leanabh bhi sàsuichte le do dheagh thiodhlaicibh, tha cronachadh geur anns an dearbh smuain ud agad, oir tha e ag ràdh gu'm bu chòir dhuitse bhi toilichte le a chuid-se. Focal ùrnuidh air a chluinntinn gu h-uaigneach, leughadh focail Dhè no leabhair mhaith eile le bràthair no piuthair, am freagradh caomh a chuireas fearg gu nàire, an fhoighidin ann am maith a dheanamh, a chuireas teangaidh amaideach an aineolais 'n a tosd: a leughadair, bha iad sin uile, cia b'e àite 's an robh thu, a' cur 'n ad amharc do dhearmad peacach féin.

Stad, agus smuainich air!

"*A chronaichear gu minig*," *leis an olc agus leis a' mhaith.* A Chriosduidh! Ciod a tha gliocas, eud, agus cruadal an t-saoghail ann an leantuinn a chuid thruaillidh fèin, ag radh *riut-sa?* Faic cho dìleas 's a tha fear nam mionnan ud air an long-chogaidh, air muir us' tìr d 'a rìgh 'us d' a dhùthaich! Agus nach 'eil rìgh na 's fhearr *agadsa*, agus tìr na 's fhearr, agus aobhar na 's airde gu cogadh air a thaobh, gu 'm bitheadh tu cho gealtach, taise, nàireach 's a chath, ma 's e 's gu bheil thu a' cogadh idir? Tha giùlan duine an t-saoghail gu minig 'g ad chronachadh, agus a chuid fochaid mar an ceudna. Oir ged dh' fhaodas iad sin a thighinn o fharmad agus o ghanlas, faodaidh e bhi nach 'eil iad gun aobhar. Bithidh beagan fìrinn mar a 's tric aig bonn casaidean ar nàmhaid.

"*A chronaichear gu minig*," eadhon leis *na brùidibh.* Is aithne do 'n damh a shealbhadair agus d'on asail prasach a mhaighistir. A leughadair, an aithne *dhuitse* an Dia a rinn thu, agus am bheil de chiall agad na ghabhas r'a shlàinte? Imich chum an t-seangain, a leisgein. Bithibh glic mar nathraichibh, neolochdach mar cholumanaibh. Faic an t-uan, agus ionnsuich a bhi siothchail. Faic eunlaith an athair! Deanadh an gealbhonn beag 'ur michreidimh ann am maitheas Dhé a chronachadh, agus deanadh am brù-dhearg aig an dorus agad a' togail bìdh a tha an talamh fuar a' diùltadh, d' eagal mi-chreidmheach a chronachadh, fo fhaireachadh air no ann an earbsa ris an uireasbhuidh thruaigh a bheir trioblaid, no sean aois, no bochdainn leo. Tha d'Athair neamhaidh 'g am beathachadh 'us 'g an coimhead. Nach fearr sibhse na iadsan?

"A CHRONAICHEAR GU MINIG." A pheacaich, ciod e rìs? An do chuir e casgadh ort air an t-slighe chum sgrios, agus an d'thug e gu Criosd thu chum slàinte? No an robh thu a' cruadhachadh do mhuineil 'n a aghaidh? Ma tha deagh ghiùlan nam brùidean 'g ad chronachadh, foghlumadh do reusoin o am mi-chéill cuideachd. Amhairc air an damh dhoirbh, rag, nach gabh air a' chuing, agus nach gluais gu toileach foidhe. Tha a leithid sin a bheathach na's miosa na bhi gun fheum; agus ma leanas e air olc a dheanamh, ged a rachadh a chur ann an rathad maith a dheanamh, bithidh e 'n a thròcair cur as da, air neo millidh e e fhéin agus mòran eile.

A leughadair, nach d' rinn *thusa* mar sud a thaobh Dhé? Nach do nochd e dhuit slighe na slàinte? Nach tug e

rabhadh dhuit teicheadh o 'n fheirg 'tha chum tighinn, pilltinn o mhearachd do shlighe, luideagan d' fhireantachd a chur uait, agus tighinn trid creidimh chum Iosa Criosd agus maitheanas saor fhaighinn uaith, fìreantachd iomlan, agus sìth shiorruidh? Ciod a rinn thu, mata, ann an ùmhlachd do 'n t-soisgeul? No an do chruadhaich thu do mhuineal 'n a aghaidh?

Faic, is ni *brùideil* tàir a dheanamh air cronachadh; tha e *gun bhuannachd* o thoiseach, tha e fadheòidh gu h uamhasach *millteach.*

Tha e 'cur comharraidh a' bhrùid ort: "an t-each no a' mhnileid aig nach 'eil tuigse." Cia neo-chosmhuil 's a tha e ri gniomh creutair chiallaich an ceann a thogail gu h-uaibhreach, agus casgadh a ghliocais a chur a thaobh le h-adharcaibh an ardain do-lùbaidh; bhi a' beucaich an aghaidh deagh chomhairle 'n uair nach freagair e do dhrochmhiann a leantuinn; bhi 'saltairt cronachadh Dhe fo do chosaibh, 'n uair a gheibhear e ann an rathad d' fhéinthoile; bhi a' breabadh an aghaidh dhealg trioblaidean Dhé 'n uair is e an crioch do thoirt gu dleasdanas a choimhlionadh do Dhia, do d'anam, 'us do 'n t-saoghal! Rinn sinn uile sin; ach leig cuid againn dhinn e an ainm ceill, reusoin, agus diadhachd. An d' rinn thusa sin, a leughadair? "Bha mi baoth, agus aineolach," ars' Daibhidh a' tighinn chum Dhé le aithreachas, "*mar ainmhidh bha mi a 'd làthair*" (Salm lxxiii. 22).

Is ni *gun bhuannachd* o thoiseach cronachadh a dhiùltadh. Cha dean an damh nach gabh seòladh obair mhaith e fhéin, tha e 'milleadh oibre a companaich, agus tha e a' caitheamh a neirt chum a thruaighe féin a mhàin. Mar sin iarraidh am foghlumach sìth ann an eòlas gu diomhain; an duine saoibhir 's an t-saoibhreas a th 'aige, agus an duine bochd 's an t-saoibhreas tha uaithe; an tuathanach 'n a threudaibh 'us 'n a thoraidhibh; an duine fasanta ann an cuideachd riomhaich; an duine saoghalta ann an sogh; an geòcair ann a mhèis; agus am misgeir 'n a ghloin. 'Is e rathad sìthe agus buannachd Dhé crann-ceusaidh Chriosd, ach leanaidh daoine an rathad fhéin cia b'e na their e. Na meallar thu, a leughadair; *'N e rathad Dhé a's fearr.* Gabh ri cumha a shoisgeil, gabh a chuing ort, agus gheibh thu fois do'd anam. Tha a chuing socrach 'us tha 'uallach eutrom (Mal. xi. 29, 30).

Ach ma chuireas tu an aghaidh toile Dhé, thig *léir-sgrios* ort fadheòidh cho cinnteach 's a thuiteas cloch, 'sa dh' éireas smùid. A leughadair, an robh thu ag iarraidh sìthe 's na h-uile h-àite ach anns a' chrann-cheusaidh? Stad, agus smnainich air!

Thig an lèir-sgrios *gu h-obann.* An uair a thig e, fairichidh daoine e bhi ro luath. Nan saoileadh daoine gu'n tigeadh e ann an uair, theicheadh iad. Ach saoilidh iad gu bheil e fad as, gus an tig e mar chuairt-ghaoith. *Cha-n 'eil leigheas air.* A leughadair, cha-n ullaich an t-siorruidheachd dòigh tearnaidh eile ach na th' agad, ma dhearmaideas tu i. "Treigeadh an t-aingidh a shlighe 's an duine eucorach a smuaintean; agus pilleadh e ris an Tighearn, agus nochdaidh e tròcair dha; agus ri'r Dia-ne agus bheir e maitheanas gu pailt." (Is. lv. 7.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS AN FHOGHAIR, 1870.

## NA CEUD MHAIRTIRICH.



"Ciamar a labhras mi toibheum an aghaidh mo Shlànuighir"—*Polycarp o Smirna.*
3mh Taobh duill.

Riamh o Abel fireanta, an ceud neach de'n aireimh 's an litir chum nan Eabhruidheach, sios a dh' ionnsuidh an naoimh a's bochda a tha an diugh a' dol a stigh chum glòire, dh'aidich pobull Dhé gu'm bu choigrich agus luchd-cuairt iad air an talamh.

Tha iad ag iarraidh dùthaich na's fearr, eadhon dùthaich neamhaidh. Tha an aignidhean air an suidheachadh air na nithibh a tha shuas, agus cha-n ann air na nithibh a th' air an talamh, oir tha iad "marbh" agus tha am beatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia. Tha iad a' meas na h-uile nithe 'n an call chum 'us gu'n coisinneadh iad Criosd, agus gu'm bitheadh iad air am faotainn ann; agus cha do mheas mòran diubh gu h-àraidh 's na ceud amaibh, am beatha luachmhor dhoibh chum 'us gu'n criochnaicheadh iad an turus le h-aoibhneas.

Chràidh-phianadh iad, gun a bhi a'gabhail an saorsainn, chum agus gu'm faigheadh iad aiseiridh na's fearr; agus fhuair dream eile deuchainn a dh' fhan-

oidibh agus de phriosan. Chlachadh iad, shàbhadh as a chéile iad, bhuaireadh iad, chuireadh gu bàs leis a chlaidheamh iad; chaidh iad mu'n cuairt 'n am fògaraich ann an croicnibh chaorach agus ghabhar, ann an uireasbhuidh, ann an trioblaidibh, ann an cràdh (dream air nach b 'airidh an saoghal); à dol air seacharan ann am fàsaichibh, agus air sleibhtibh, agus ann an uamhaibh agus ann an slochdaibh na talmhainn.

Bha so uile airson Chriosd. Mheas iad na h-uile ni 'n a chall chum gu'n coisinneadh iad Criosd. Dh' fhaodadh iad uile am beatha a theàrnadh le aideachadh a mhàin nach robh suim aca do Chriosd. A leughadair! ciod e a dheanadh tusa na'm bu tu fear dhiubh? Am *bàsaicheadh* tu airson Chriosd, no an ann a *dh'àicheaidheadh* tu e? Am faca tu ni riamh ann an Criosd a 's prìseil dhuit no do bheatha? Ni air bith a dh' fhàgadh toileach thu trid gràis bàs fhaotainn air a shon a roghainn air 'àicheadh?

Is goirt a bha fulangais "an t-sluaigh amhgharaich agus bhochda" aig iomadh uaire agus ann an iomadh tìre. Ach na geur-leanmhuinnean a bh' ann mu dheireadh cha robh iad ach eutrom, mar is trice, an coimeas ris na deuchainnean teinteach a dh' fhulaingeadh ré nan trì cheud bliadhna a lean bàs agus aiseiridh an Tighearn' Iosa.

"Trid ar cruadail iongantaich" ars' fear-sgriobhaidh aideachail 's an linn ud, "tha ar n-àireamh air meudachadh gu mòr, daoine ann an lionmhorachd a teicheadh thugainn a b'àbhaisd bhi ag aoradh do iodhalaibh; oir, an uair a chi iad daoine air an reubadh le amhgharaibh, agus gidheadh a cleachdadh foighidin do-lùbaidh, agus comasach air an luchd-sàruchaidh a sgìtheachadh, tòisichidh iad air smuaineachadh, mar a dh' fhaodas iad, nach urrainn aonta aireimh cho mòr, agus fulangas leanmhuinneach dhaoine a' bàsachadh, bhi gun bhrìgh; agus nach b' urrainn foighidin fhéin, mur bitheadh i o Dhia, a leithid a dheuchainnibh a ghiùlan. Cha-n 'eil mearlaich agus daoine làidir comasach air 'leithid a reubadh a ghiùlan; glaodhaidh iad gu goirt, air an claoidh le pian, a chionn 'us nach d' fhuair iad foighidin o neamh; ach tha na mnathan 'us a' chlann againne, gun a bhi 'bruidheann air na daoinibh, a' toirt buaidh air an luchd-sàruchaidh le tosd."

Tha Tertullian ag ràdh ri Scapula ann an co-dhùnadh na labhair e ris," cha-n 'eil maith bhi 'meas gu 'm fàilnich an seòrsa tha so, mu 'm faic thu gu 'm fàs iad, dìreach mar a dh' fheuchas daoine ri 'n claoidh; oir cò a 's urrainn a leithid a dh' fhoighidin 'fhaicinn, gun cheisd a bhi air, agus gun an t-aobhar aige iarraidh, agus aon uair 'us gu 'n aithne dha an fhìrinn, cò nach leanadh i air ball?"

Is ni ro chumanta e do dhaoinibh aindiadhaidh bhi ri fochaid air gràs Dhé mar ni nach 'eil ann. A leughadair, am bheil thu air fear dhiubh? Gidheadh, nach do ghabh thu iongantas riamh, an uair a chunnaic thu neach bochd, trioblaideach, de chloinn Dhé, siothchail, toilichte 'n a inntinn, am measg bhochdainn, àmhghair, agus mòran an-shocair o 'n leth mach? Nach tainig uamhas diomhair air do spiorad, 'n nair a chomharraich thu aig leabaidh-bàis Criosduidh, no an uair a thainig trioblaid ghoirt air, suaimhneas agus sìth nach b' urrainn thu a thuigsinn? Agus is ann is ro iongantaiche bha an creidimh agus an fhoighidin a dh'fhoillsicheadh, am measg dheuchainnean chò goirt riu sin a bh' aig na ceud Chriosduidhean ri fhulang. A leughadair ionmhuinn, an urrainn thu a chreidsinn nach 'eil an sud ach cainnt, 'us ceilg, 'us mealladh. Am bheil dòchus *agadsa* mar a bh' acasan, nach cuir nàire am feasd ort?

Is e an ceud neach a thog geurleanmhuinn ag aghaidh nan Criosduidhean an t-Ard-righ Nero, a rinn laghan chum an creidimh aca a chlaoidh, agus Criosduidhean a chuir gu bàs, mar a chithear o sgriobhadh air cloich a

fhuaireadh 's an Spainn; oir a réir coslais thog e an geur-leanmhuinn 's an tìr sin. Bhuineadh riu 'n uair a bha iad a' bàsachadh leis gach uile ghnè tàire 'us ainiochd, dh' fhilleadh iad ann an croicnibh bheathaichean fiadhaich, agus reubadh le coin iad; bha feadhain eile air an ceusadh, agus cuid air an losgadh chum 'us " 'n uair a dh' fhalbhadh an solus gu 'n deanadh iad lòchrain 's an oidhche."

Thoisich an tritheamh geur-leanmhuinn fo Thrajan: an ath aon, fo Antoninus Philosophus. Ann an Asia, bha Polycarp a Smirna air aon de na ceud mhairtirich; dh' fhuiling a dha dheug eile o Philadelphia cuide ris. An uair a thoisich am *proconsul* air iompaidh a chur air, ag radh, " Amhairc air d'aois mhòir; thoir mionnan air Dia Cheasair; abair leinne, Thugaibh air falbh an neoghlan, dean mionnan, labhair toibheum an aghaidh Chriosd,—agus leigidh mi as thu:" Fhreagair Polycarp, " Fad nan ceithir fichead bliadhna 's a sé so rinn mi seirbhis dha, agus cha d' rinn e cron 's am bith orm; ciamar a labhras mi toibheum an aghaidh mo Shlanuidhir!" Dh' fhuiling e mu 'n chuig ficheadamh bliadhna d' a aois ann am bliadhna an Tighearna 167.

Anns a' gheur-leanmhuinn so fhuair iomadh eile crùn na mairtireachd. Dh' fhuiling Blandina, baintighearn mhaiseach, ach neach mu'n robh an eaglais an amharus, a chionn laigse bhan, agus an goireas am measg an do thogadh i, le 'leithid a chruadal, gu m b' éigin d' a luchd-saruchaidh a chleachd gach inneal-pianaidh rithe, toirt thairis, agus aideachadh gu'n do chaill iad 's a chùis; a' gabhail iongantais gu'n robh an anail fhathasd ann an corp chò brùite agus cho briste; agus thubhairt iad, gu 'm bu leòr aon phian dhiubh sud gu a beatha thoirt aisde; mòran na 's mò na sin piantan chò lionmhor 'us chò goirt! Ach fhuair a h-anam sona neart trid fulangais, agus lughdaich i goirteas a pian le bhi ag aithris nam briathran "*Is Criosduidh mise.*" Ged a dh' fhannaich Biblis an toiseach, fhuair i spionnadh, agus dh' fhuiling i bàs am measg amhgharan uamhasach. Bhuaileadh Pothinus o Lyons, duine lag os cionn cheithir fichead 's a deich bliadhna dh' aois, agus chlachadh gu bàs e. Bha Sanctus, deacoin o Uien, cuide ri Maturus, air leigeadh ris ann an tigh nan cleasaichean, air a phianadh, agus air a chur ann am priosain iomadh là, air a thairgseadh do bheathaichean fiadhaich, air a chur ann an caithir-iaruinn 'us i dearg-teith; agus mu dheireadh, bha sleagh air a chur troimhe.

'S a bhliadhna 195, fhuair Sebherus, Africeach, a' chaithir rioghail. Foidhesan thòisich an seathamh geur-leanmhuinn; oir ged a nochd e e fèin air tùs cairdeach do na Criosduidhibh, dh' atharraich e a bheachd a rìs, agus dh' éisd e ri 'n naimhdibh.

An deigh a bhàis, bha sìth aig an eaglais fad seachd bliadhna fichead. B' e an ath neach o 'n d' fhuair na Criosduidhean dragha Maximinus. An déigh Mhaximinus, bha Balbinus agus Pupienus air a 'chaithir; bha na Gordianaich an déigh sin; agus a rìs Philippus Arabus, 'n uair a shealbhaich an eaglais sìth fad dà bhliadhna dheug. Ach air dha Decius bhi 'n a uachdaran, ged a bu mhaith an ceannard airm e, agus e 'n a fhear-riaghlaidh glic, bu namhad guineach do na Criosduidhibh e, agus thòisich e air an ochdamh geur-leanmhuinn 'n an aghaidh 's a bhliadhna 250. Ged nach do mhair an geur-leanmhuinn so ach mu dhà bhliadhna 's e bu teotha fo 'n d' fhuiling an eaglais.

Fad na h-uaire-sa bha an stoirm dùbh agus goirt. Be cuipean agus priosanan, teine agus beathaichean fiadhaich, pìce loisgeach agus céir leaghta, biorain geura agus greimichean loisgeach, cuid de na dòighibh a bh' aca air na Criosduidhean a phianadh. Bha na h-uile neach iarrtuinneach air àithntean an Ard-uachdarain a choimhlionadh, agus shaoil leo gu'm bu thoillteanas e Criosduidh a thoirt a dh' ionnsuidh an teine. Tha Dionysius o

Alexandria ag ràdh, "Gu'n do thuit iad 's a bhaile sin air Metra, neach air an tugadh iad labhairt an aghaidh Chriosd. An uair a dhiùlt e, bhuail iad e le slataibh agus clàraibh, chuir iad bioran geura 'n a aghaidh, 'us 'n a shùilibh, agus an sin chlach iad gu bàs e."

B' fhad a bhitheadh sinn ag ainmeachadh na muinntir a dh' fhuiling mu 'n àm olc so. Tha leabhar Eusebiuis làn diubh. Is leòr a ràdh uaithsan gu 'n do sgiùrsadh na Criosduidhean gu bàs, gu'n do reubadh am feòil dhiubh, gu'n d'thugadh iad do na beathaichean fiadhaich, gu'n do loisgeadh iad, gu'n d' fhuair iad an dì-cheannadh, an ceusadh, an tilgeadh anns a' chuan, an reubadh le geugaibh lùbta, an ròsdadh le teine, no, le tuill a rinneadh annta, *luaidh leaghta air a thaomadh 'n an innibh.* Thugadh àithne gu'm bitheadh na h-uile minisdear air a chur am priosain fo shlabhraidhibh.

"Dh 'fhuiling na Criosduidhean," ars' Eusebius, "na h-uile pian, mu'n tréigeadh iad Dia, agus mu'n tugadh iad aoradh do iodhalaibh. Rinneadh daoine 'us mnathan cruadalach le focal Dhé, chum an aon àmhghar a ghiùlan." Tha e air aithris gu'n do bhàsaich seachd mìle deug de mhairtirich 's a' gheur-leanmhuinn ud ann an aon mhios. Mhair e deich bliadhna. Shaoil leis na h-Ard-righrean gu 'n do chriochnaich iad an obair aca, agus dh' innis iad do 'n t-saoghal gu'n do dhubh iad as ainm agus creidimh faoin nan Criosduidhean, agus gu'n d'thug iad air ais aoradh nan Dèe. Ach bha iad meallta 'n an uaill gun aobhar.

"An ti a ghradhaicheas athair no mathair na 's mò na mise, cha-n airidh orm e; agus an ti a ghràdhaicheas mac no nighean os mo cheann-sa cha-n airidh orm e; agus an ti nach glac a chrann-ceusaidh, agus nach lean mise cha-n airidh orm e." Matt. x. 37–39.

B' iad sin briathran an t-Slànuidhir. Cia mòr an fhiannis a tha fuil nam mairtireach a' toirt air an taobh! A leughadair, an creidmheach thu? Gu'm a beannaichte Dia cha-n 'eil sinn nis air ar gairm a dh' ionnsuidh an teine a loisgeas an corp. Ach fhathasd tha an teine ann do 'n òr:—fhathasd tha an àmhuinn a' losgadh; tha geur-leanmhuinnean folaichte am measg teaghlaich aindiadhaidh no shaoghalta, gu tric 'n a àmhuinn theintich do 'n chreidmheach bochd. Oh, gu'm b' or sinn an là an dearbhaidh! (Iob xxiii. 10.)

Agus a leughadair mhi-chùramaich, a their ri Criosd, "A Mhaighistir," ach nach dean na dh' iarras e, ciod e tha thusa ag ràdh mu na laithibh ud? Cha-n eagal gu'm bàsaich thusa fo na piantaibh ud, ach gheibh thu *bàs.* "Ciamar a ni thu ann an onfhadh Iordain?" Ach ma 's mòr *bàsachadh*, nach mòr bhi *beò* gun Chriosd, 's a' saltairt Mic Dhé fo do chois.

"*Ach tha àite ann fhathasd.*" A leughadair, *faodar do theàrnadh fhathasd.* Tha do bharranta a thighinn chum Chriosd cho cinnteach, agus fo tharruing a Spioraid, tha do dhi-bheatha chum sìthe 'us glòir cho làn 's a bha riamh aig neach dhiubhsan mu 'm bheil thu a' leughadh.

Cuimhnich air na mairtirich ud, agus iarr an creidimh a leantuinn, ag amharc air crioch an caitheamh-beatha: Iosa Criosd, an de, an diugh, agus gu siorruidh, an neach ceudna.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

DARA MIOS AN FHOGHAIR, 1870.

## TAIRBHE NA DIADHACHD.

"Oir tha an cleachdadh corporra tarbhach chum beag nithean; ach tha an diadhachd tarbhach chum nan uile nithean, aig am bheil gealladh na beatha 'tha làthair, agus a chum teachd" 1 Tim. iv. 8, 9.



*Cha-n eil creidimh ar Tighearn' Iosa Criosd aon chuid a' cur sios no a' cur suas thar tomhas a' bheatha 'tha làthair.* Cha-n 'eil e 'deanamh dimeas air a' bheatha so mar ni nach fiù; air an làimh eile, is ann tha e 'cur urraim oirre, agus a' nochdadh a dlù-dhàimh ris a' bheatha a 's airde agus shiorruidh. Cha-n 'eil e a' cur tuilleadh 's a chòir a mheas oirre, le bhi 'g a deanamh féin agus a gnothuichean aimsireil, mar gu 'm b' iad crioch mhòr an duine; tha e 'g a' cur ann an àite urramach, ged is e an dara àite e, agus ag ràdh ri cloinn nan daoine, "Iarraibh air tùs rioghachd Dhè, agus 'fhireantachd, agus cuirear na nithean sin uile ribh." Ach cha-n 'eil e furasd an dearbh àite a bhuineas doibh a thoirt do nithibh na beatha-sa; an neach a ni sin tha e air a theagasg le Dia.

I. Tha an diadhachd ag atharrachadh coir an duine air a' bheatha 'tha lathair.

Tha "*gealladh* na beatha 'tha làthair" aice. Tha mi airson gu'n comh-

arraicheadh sibh am focal — "tha gealladh na beatha 'tha làthair aice." Tha duine aindiadhaidh beò, ach ciamar? Tha e beò air dhoigh eadar-dhealaichte o 'n duine dhiadhaidh. Suidh sios ann am prìosan Lunnuin le duine fo bhinn bàis. Tha an duine sin beò, ach tha e air a mheas marbh leis an lagh. Dhìteadh e. Ma tha nis beagan dàil aige, gidheadh tha a bheatha ann an laimh neach eile, agus an ùine aithghearr feumaidh e a toirt seachad do ghreim ceartais. Ged a tha mise 'n am shuidhe làthair ris, a' tarruing anail dlù dha, agus a' meall-tuinn an aon bheatha ris, gidheadh cha-n ionnan mar a tha sinn beò. Cha-n eil mo bheatha-sa an greim aig an lagh; tha i agam, a thaobh an lagha, mar mo chuid féin: tha an lagh a' cur dion mu *mo bheatha-sa*, ged a tha e 'toirt *a bheatha-sa* uaith. Mar sin tha an duine aindiadhaidh fo bhinn ditidh mar tha, fo bhinn bàis, oir is e tuarasdal a' pheacaidh am bàs; agus cha-n 'eil 'n a bheatha nis ach dàil o fhad-fhoighidin Dhé. Ach tha an duine diadhaidh an sealbh air maitheanas; cha-n 'eil a' bheatha nis fo bhinn ceartais. An uair a thig am bàs cha-n ann mar pheanas a thig e. Nach 'eil a bheatha nis air a h-atharrachadh, a chionn 'us gur ann le còir eile tha i aige? Is e th' anns a' cheud bheatha, beatha shòlasach, ach cuir an dreach a thogras tu oirre, cha-n 'eil 's an dara beatha ach bàs ann am beatha, beatha fo sgàile dhorch a' bhàis shiorruidh. Ma tha beannachd fhollaiseach air bith aig an duine aingidh, cha-n ann a réir geallaidh a tha i 'tighinn, tha i 'tighinn an coimhcheaugal ri cionnt' uamhasach a tha 'toirt mallachd air a bheannachdaibh. Ach tha cuid a' Chriosduidh uile 'tighinn a réir geall-aidh. Tha e a' faicinn 'arain laitheil, agus ag ràdh "Tha comharradh m' Athar air; thubhairt e gu 'm bitheadh m' aran air a thoirt dhomh." Thig trioblaidean d' a ionnsuidh a réir geallaidh; tha comharradh an Righ mhoir orra, oir nach robh e air a ràdh o shean, "Anns an t-saoghal bithidh trioblaid agaibh ach annamsa bithidh sìth agaibh?"

II. Tairbhe na diadhachd anns a' bheatha 'tha lathair.

Bha e air a ràdh gur e an duine air am bheil eagal Dhé a 's cinntiche 'tha as a shlàinte. Faodaidh sin a bhi fior, ach cha-n 'eil mise 'creidsinn gu 'n toir an diadhachd a ghnàth deagh shlàinte leatha. Is e mo bharail gur ann a chuireadh pobull Dhé feum air trioblaidibh chum an toirt gu fior bhlàth na diadhachd a bhi orra. Is iongantach leamsa an teagasg ud gu 'n toir an diadhachd slàinte a' chuirp leatha, an uair a chi sinn gu 'm b'iad cuid de na daoinibh a 's diadhaidh a thachair oirrne, daoine a chaith bliadh-nachan am meadhon trioblaid nach tug iad riamh orra fhéin le droch ghniomh.

Aris, chuala sinn daoine a' reusonach-adh gur e an duine diadhaidh is docha thighinn gu saoibhreas a bhi aige 's an t-saoghal. Nis aidichidh mi, mar a ni an diadhachd duine stuaim, cùram-ach, mar a ni i onarach e, agus mar is e an onair an gliocas a 's mò, eadhon airson an t-saoghail a th' ann, gu bheil aobhairean ann airson gu 'n cinnicheadh marsantan diadhaidh, agus tha cothrom mòr aca. Ach cha-n urrainn mi gun fhaicinn, fhad 's a tha a' mharsantachd mar a tha i, gu bheil iomadh ni ann nach urrainn daoine diadhaidh a dheanamh, agus nach fhaod iad a dheanamh, a rinn daoine eile agus leis an d' fhuair iad saoibhreas —nithean salach, maslach, mi-chiatach, neo-mhodhail, a thug saoibhreas a dh' ionnsuidh nan creutairean a rinn iad: agus a thuilleadh air sin, b'aithne dhomh fior dhaoine diadhaidh, beusach, onorach a bha bochd ré am beatha agus bochd aig a' bhàs.

Chaidh a radh mar an ceudna gu 'm bheil gealladh na beatha 'tha làthair aig an diadhachd, air dhoigh 'us gur e an Criosduidh a 's dualaiche a tha gu 'm faigh e deadh-ainm, agus cliù am measg a cho-chreutaireau. Tha sin mar an ceudna fior ann an ceum. Ach cha-n

'eil mi a' meas gur e cliù am measg dhaoine gealladh na beatha 'tha làthair: oir ciod e a th' ann an deigh na h-uile ni? Tha deadh chliù am measg dhaoine ri mholadh ma tha daoine airidh air; ach co an duine as coslaiche a tha gu 'n labhrar 'n a aghaidh? Nach e an duine a 's dìriche a ghluaiseas 'n a aideachadh, agus a 's tréine a tha chum craobhsgaoileadh na fìrinn?

Mar a 's trice is i am fior dhiadhachd a 's coslaiche 'tha gu 'n sealbhaich i slainte 'us saoibhreas, 'us cliù; ach tha mi a' diteadh a' bheachd ud gu bheil na tri nithean sin, no iomadh ni cuide riu, a' deanamh suas gealladh na beatha 'tha làthair. Tha mi a' meas gu bheil mòran a' mealltuinn na beatha 'tha làthair aig nach 'eil saoibhreas, no slàinte no mòr chliù; oir air dhoibh bhi air am beannachadh le fàbhar agus làthaireachd am maighistir a dh' fhuiling, tha iad na 's sona air fad na 'n dream a tha làn de shaoibhreas, de chliù dhaoine, agus aig am bheil na beannachdan a tha co-cheangailte ri slàinte.

Leigibh dhomh nis innseadh ciod e, a réir mo bharail, gealladh na beatha 'tha làthair. Is e a th 'ann, mar tha mise a' meas, sonas 's an lethsteach nach 'eil an crochadh air suidheachadh o' n lethmach, ni a tha na 's luachmhoire na saoibhreas, na 's maisiche na slainte, agus na 's sàsuchail na mòr chliù. Tha uaigneas so an Tighearna, an taitneàs mòr so, an suaimhneas seimh so, a réir an tomhais anns am bheil an diadhachd a' riaghladh anns a' chridhe.

Feuchamaid gu bheil so mar so. Is e duine diadhaidh duine a tha réidh ri Dia. *Is éigin gu 'm bheil a gu maith leis a chreutair an uair a tha e réidh ris a' Chruithfhear.* Cha-n eil mi sona dìreach a chionn 'us gu bheil slàinte agam, ach tha mi sona ma tha mi toileach a bhi euslan a chionn 'us gur e sin toil an Tighearna. Cha-n 'eil mi sona 'chionn 'us gu bheil mi saoibhir, ach tha mi sona ma tha mi toileach a bhi bochd a chionn 'us gur e sin toil Dhé. Cha-n 'eil mi sona a chionn us gu bheil cliù mòr agam, ach tha mi sona ma 's e 'us gu bheil mi folaichte. Tha mi a' meas gur e mo chliù a 's mò gu 'm bithinn air m' aideachadh leis an Aon ionmhuinn. Tha làn shealbh aig cridhe a tha réidh ri toil Dhé air gealladh na beatha so, oir tha sonas iomlan anns an t-sìth ud maille ri Dia far am bheil an t-sìth iomlan—is e flaitheanas air an talamh cumadh ri toil Dhé. Is i m' ùrnuidh gu 'n oibrich an diadhachd annaibhse cumadh a réir toile Dhé, agus an sin tha mi cinnteach, cia b 'e mar a bhitheas 'ur crannchur o 'n leth mach, gu 'n coisinn sibh gealladh na beatha 'tha làthair.

*Is e an Criosduidh, a' toiseachadh mar Chriosduidh, is ulluichte a tha airson na beatha so.* Tha e cosmhuil ri long air a làn ulluchadh airson na h-uile stoirm agus sruth a dh' fhaodas coinneachadh rithe. Tha gealladh na beatha 'tha làthair aige mar tha, dìreach mar is ann aig an duine aig am bheil claidheamh, agus deagh armachd, a tha an gealladh a 's mo' gur e a choisinneas anns a chath.

Leis a' Chriosduidh *oibrichidh na h-uile ni a thachaireas ris chum maithe.* Nach mòr an earrainn sin de ghealladh na beatha 'tha làthair. Tha a chall 'n a bhuannachd dha, fàsaidh e slàn troimh a chuid euslaintean, gheibh e beatha troimh bhi 'bàsachadh, fàsaidh e saoibhir troimh a mhaoin a chall. An iarradh tu gealladh na 's fearr na sin? Nach fearr gu 'n oibricheadh na h-uile ni chum mo mhaithe na gu 'm bitheadh na h-uile ni mar a dh' iàrrainnse?

*Tha an Criosduidh a sealbhachadh Dhé 's na h-uile suidheachadh.* Tha tlachd aige an Dia. An duine beannaichte, tha gealladh na beatha 'tha làthair aige, oir innte uile, agus os a cionn uile chi e gràdh Dhé a' dealradh le glòir neamhaidh, agus a' deanamh an t-saoghail mar dhorus neimh. Is e so a' bheatha 'tha làthair 'bhi againn ann an lànachd a' ghealláidh.

Tha mi cinnteach gu 'n aontaich sibh leam 'n uair a their mi gu'm bheil

gealladh na beatha 'tha làthair aig a' Chriosduidh *anns an t-saorsainn a th' aige o iomadh cùraim agus eagail a tha 'toirt a maise o' n bheatha.* Tha cùram an latha th' ann air an duine gun *diadhachd*, agus cùram gach latha a thig, cuimhne uamhasach air an aimsir a dh' fhalbh agus eagal na h-aimsir a tha chum teachd. Is aithne do 'n *duine dhiadhaidh* gu 'n d' fhuair na chaidh seachad maitheanas; dhubhadh a pheacadh as; a thaobh na tha láthair tha e 'tilgeadh 'eallaich air an Tighearn; a thaobh na tha ri teachd cha bhitheadh e 'g a rannsachadh le ro chùram, ach fàgaidh e aig an Tighearn a bhi 'riaghladh mar is àill leis.

Agus mar a tha e saor o chùram, tha e *saor o eagal dhaoine.* Geillidh mòran de dhaoinibh aingidh do bharail dhaoine eile. Is i a' cheisd aca co dhiubh a tha an co-chreutairean truagha leo no 'n an aghaidh. Dh' fhoghluim an duine diadhaidh a cheann a thogail os cionn dhaoine an t-saoghail, agus an uair a tha e 's an t-slighe cheairt cha-n 'eil e 'n a chùram da co dhiubh ni daoine a mholadh no a dhi-mholadh. Cha-n e barail dhaoine a riaghailt; tha e a' creidsinn gu bheil na their Dia fìor, agus gu bheil na tha Dia ag àithneadh ceart, agus is coma leis o 'n is e Dia a bhreitheamh. Tha gealladh na beatha' tha làthair aig an duine aig am bheil coguis mhaith 'g a mhealtuinn- is urrainn dùbhlan a thoirt do dhaoinibh, agus a ràdh ged thuiteadh na neamhan gu' n dean esan an ni 'tha ceart, agus gu 'n giùlain e na h-uile ni air sgàth Dhé. Is e so 'bhi 'faotainn gealladh na beatha 'tha làthair.

*A thuilleadh air sin dh' fhalbh eagal a' bhàis o 'n Chriosduidh.* Tha an t-eagal sin, aig mòran a' toirt air falbh sonas na beatha so gu léir. Tha eagal orra gu 'm mill aogais a chlosaich mhairbh a' chuirm an uair a 's sona a tha iad. Ach cha-n 'eil eagal air a' Chriosduidh; is ann a ni e gairdeachas ann an dùil ri dol á so.

Cuiribh na nithean sin cuideachd,—sìth ri a cho-chreutairibh, sìth ri Dia, faireachadh air gu 'n oibrich gach ni chum a mhaithe, neo-chùram a thaobh breitheanais dhaoine, co-chomunn ri Dia,—agus gu cinnteach tha agaibh ann am beagan fhocal blàth na beatha, an ni tha 'cur luach 's am bith ann.

Ach tha e fìor, a dhuine aindiadhaidh, gur ann a mhàin aig na daoinibh diadhaidh a tha gealladh na beatha 'tha làthair. Am bheil thu toileach bhi a dh' easbhuidh air a' chuid a 's fearr de 'n bheatha so?

Leis na h-uile bròn 'us cùram a tha daoine a' meas bheir beatha a Chriosduidh leatha, is i bu docha leam uile. Cha-n 'eil sinn ag ràdh gu 'n dean an diadhachd saoibhir sibh, ged nach 'eil aobhar ann gu 'n deanadh i bochd sibh. Cha-n 'eil sinn ag ràdh gu 'n dean i slàn bhur cuirp; ach cha dean i a' chaochladh. Ach cha tarruing sinn sibh leo sud; is e th' annta sin nithean beaga, nithean nach fhaod sinne chur air thoiseach fa'r comhair. Ach tha sinn ag ràdh, ma dh' iarras sibh an Tighearn fhad 's a dh' fhaodar fhaighinn, agus ma DH' EARBAS SIBH A CRIOSD a thainig chum peacadh a chur air falbh, bithidh a' bheatha a's sona, a's fearr, a's urramaich, a's taitniche agaibh a 's urrainn a bhi air an talamh.

*Rev. C. H. Spurgeon.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS DEIRANNACH AN FHOGHAIR, 1870.

---

## TEARUINTE TROIMH GHRAS.

### EACHDRAIDHEACHD UILLEIM IONES.



Tha sinn iarrtuinneach air innseadh mu chuid de shlighibh iongantach Dhé a thaobh Uilleim Iones, Soisgeulaiche nam Mairichean aig Yarmouth, a chaochail o cheann da bhliadhna. Faodaidh e a' cheisd a chur dhathigh air cuid, "An d'rugadh rìs mi, agus an d'rinneadh creutair nuadh dhiom?" Faodaidh e, mar an ceudna, an fhirinn mhòr a chur fa chomhair dhaoine a bha a ghnàth fa chomhair inntinn Uilleim Iones: "*Tha ifrionn uamhasach aig cosaibh na h-uile peacaich a tha mach á Criosd. Cha deanar fanoid a ghnàth air Dia.*"

Air a bhreth 's a bhliadhna 1818, ann am baile beag an Siorramachd York, cha-n fhac an duine so ach droch eisempleir o 'n la' 's an d' fhàg e tigh 'athar, mu aois da bhliadhna dheug, 's a chaidh e do'n mhuir. Bha e ri mionnan 'us ri misge, agus fad cuig bliadhna deug "bha toiseach aige ann an armailte an diabhuil, a' toirt oilbheim do mhaitheas Dhé chaomhneil agus ghràsmhoir." Cha tug ni air

bith buaidh air cruas a chridhe, ni mò dhùisg e a choguis neo-mhothachail. Air bord a h-aoin de na longaibh-cogaidh fo'n Ridir Tearlach Napier, 's an cabhlach aig an àm dlù do oirthir Shiria, bha e dà uair an cunnart bàis. Bha e air aon de bhuidhinn a thug oidheirp air dol air tìr aig Sidon, agus bratach an namhaid thoirt leo o àite 's a bhalla a bha mar nach bitheadh daoine 'g a dhion; ach direach mar a bha e fhéin 'us a chompanaich fo riaghladh Commodore Napier air àite-seasaimh a chosnadh air a chraig, chuala iad fuaim an namhaid agus thearuinn iad iad fhéin le bhi leum 's a chuan. Là eile, bha e ri aghaidh nan naimhdean, 'n uair a thainig "na peilearan cho luath, lionmhor, gu'n robh a' ghaoth a rinn iad mar gu'm buaileadh neach buille air a lethcheann." Agus an deigh do bhaile St Iean D'Acre bhi air a ghlacadh 'n uair chuireadh air tìr e chum teintean a chur as a bha 'cnàmhadh am measg nan dùnan de shligibh beò chum tilgidh, las tigh-stòr 's an robh fùdair air ball air dha dol seachad air an àite. Air dha pilltinn dhathigh, mar a sheòl an soitheach suas air amhainn Thames, thuit slat mhòr a bha 'a giùlan siùil o ghreim fear de na daoinibh a bha suas gu h-ard, agus bhuail i Uilleam Iones air a bhathais, 'g a fhàgail làn fola agus gun mhothachadh. "*Ceann cruaidh? taing dha*," 's e thubhairt e le h-uaill 'n uair a dhùisg e gu mothachadh—is ann mar sud a bha cruas a chridhe, 'us e dall do laimh Dhé fhad-fhulangaich.

Chaidh e air tìr, bha an tuarasdal air a chaitheamh 's a pheacadh, a' riarachadh anamiann, air dha, mar thubhairt e, *bhi air a ghlacadh ann an sruth làidir sluic na léir-sgrios*. Aon là 'us e ann an droch thigh, dh' fhairich e mar gu'm bitheadh na briathran ud a' labhairt ris: "Thoir an aire! Tha coin cuthaich fotha! *Is e a tigh geata a' bhàis*." Ghlac uamhas e air chor 'us gu'n d'thainig fallus fuar air, agus b'éigin da a thaic a leigeadh air a bhalla. Aig an dearbh àm chunnaic e 'olc uamhasach fhéin, agus olc a bhanchompanaich; agus mar a bha na briathran, "*Is e a tigh geata a' bhais*," a' seirm 'n a chluais, bha e an earbsa gur ann a thuiteadh e sios air ball maille ris a mhuinntir chaillte ann an ifrinn. Bha e truagh mar sud iomadh latha. Cha robh fhios aige mar a bha ùine a falbh, cha b'aithne dha oidhche seach là, oir bha saighdean an Uilechumhachdaich ag òl suas a spioraid. Car ùine shaoil leis gu'n d'thainig an uair 's am bitheadh *esan a tha salach, salach a ghnàth*" (Taisb xxii. 11); bha cor an t-saoghail mar gu'm bitheadh e suidhichte; bha a' mhuinntir fhaoin amaideach, peacaich gheala, àileasach, *suidhichte gu bràth;* a mhuinntir fhoghluimte, mhòr, *suidhichte gu bràth;* luchdbrisidh Sàbaid de gach seòrsa, am fearsàruchaidh, an t-uaibhreach, chunnacas iad a' stri ri bhi teicheadh, ach cha b'urrainn iad *teicheadh uatha fhéin.* Theich gràs gu siorruidh, agus dh'fhàg e iad air an druideadh suas 'n an nàdur féin gu bràth. Bha cuid a 'tarruing a dh'ionnsuidh nan ionadanaoraidh a dhearmaid iad roimhe, ach bha iad falamh a nis; *theich tròcair gu bràth*, agus dh'fhàgadh sgriobhta air na ballachan, "*Cha-n 'eil gràs ann tuilleadh gu bràth!*"

Cia fhad 's a dh'fhuirich e 's a chor eagallach ud cha b'urrainn e innseadh, oir cha do mhothaich e do mhionaidibh, no uairibh, no bliadhnachaibh; is e bh'ann aon siorruidheachd uile. Agus bha 'leithid a dh'fhaireachadh aige air a chuid fhéin truaillidheachd 'us gràinealachd, gu'n do theich e o dhaoinibh. Shaoil leis gu'n robh gach duine a thachair ris a' somhadh a mheoir ris mar dhuine 'bu chòir a bhi *malluichte;* agus cha b'urrainn e a nàire a cheiltinn. Bha e mar gu'n d'thainig sgàile an dìtidh ud air (Dan. xii. 2). "Agus dùisgidh mòran gu nàire agus masladh bith-bhuan." B'e faireachadh 'anama a thaobh Dhé, "*Tha mise air mo dhìteadh, ach tha Thusa ceart.*"

Cha d'thainig smuain mu thròcair teàrnaidh stigh d'a inntinn aig an àm so. *Air a dhìteadh cheana* (Eoin iii.

18) is e sin bha aig a choguis. Oh, a leughadair, an robh am peacadh riamh air fhoillseachadh dhuit? Rùnaich e mu dheireadh dol do ionad-aoraidh, agus dh 'iarr e air companach a thoirt ann, ach thainig crith air, a' meas gur e theireadh e, "Ciod e am maith dhuitse dol ann, o'n tha thu malluichte a cheana?" Aig an uair sin choinnich am ministear e agus chuir e fàilte air, ag radh, Gu'n robh àite ann da; agus an uair a thòisich an t-aoradh, thàinig fàilte Dhé chum cluasan a' pheacaich struitheasaich. Bha'leithid a dh'aoibhneas air gu'n do shaoil leis gu'n rachadh e as a chiall; ach cha robh e ach car seallain, 'n uair a smuainich e gu'n robh tròcair ann d'a leithidse. O a pheacaich, tha e iongantach, is e an t-iongantas mòr e, gu'm bitheadh srad de ghràdh aig an Aon Naomh do pheacach ifrinn-thoillteanach, gu'm bitheadh boinne de dh' uisge beò ann airson tart do-ghiùlan peacaich fo dhìteadh aig lagh 'us coguis.

Ach theich an uair aoibhneach ud; bha e fhathast gun teàrnadh; cha-n e *faireachadh air aoibhneas* a theàrnas sinn. Ach dh'iarr e nis slàinte. Sheachainn e am peacadh a b'aithne dha, agus chleachd e am meadhon a shaoil leis a chabharadh e ann an seirbhis a dheanamh do Dhia. Shaothraich e ann an slighe na féin-fhireantachd. Tri miosan an déigh na h-aimsir air an robh sinn a'labhairt, fhuaireadh e air long mhòir "a' cronachadh fear nam mionnan, a' labhairt air taobh na diadhachd, agus a' meas gu'm bu Chriosduidh e." Ach an Tighearn a tharruing à salchair Shodoim e, cha leigeadh e leis bàsachadh 's a mhachair fhosgailte, far an robh caitheamh-beatha glan, eireachdail aige. Cha theàruinn deadh-bheus duine na 's mo na drochbheus.

Bha e aon fheasgar, air a'cheisd a chur ris fhéin mu'n do choidil e, "*Nan gairmeadh an Tighearn thu an nochd, am bheil thu ullamh?*" Thainig a' cheisd dhathigh air, "*Am bheil mi ullamh? Am bheil mi ullamh? Am bheil mi ullamh?*" Chunnaic am maraiche modhail, fein-fhireanta, féin-thoilichte, nach robh e ullamh. Gun fhois, agus le mòr chràdh anama, dh' fhalbh e an ath là a dh' fharraid, "*Cia* mar a gheibh mi a bhi ullamh?" Air dha bhi air iarraidh dheth gun a bhi toilichte le ùrnuidh, ach ùrnuidh a dheanamh *ann an Criosd*, thugadh e gu bhi farraid gu simplidh, dùrachdach, "Co e Criosd?" B'e am freagradh, "Is e Criosd an t-slighe, an fhirinn, agus a' bheatha," agus thug an Spiorad Naomh le sud slighe na slàinte gu h-iomlan roimhe. Is ann a nis agus a nis a mhàin a chunnaic e gu bheil na h-uile ni ann an Criosd an Slanuidhear air am bheil feum aig a pheacach, agus b'e a ghlaodh, "Tha m' anam ag ardachadh an Tighearna! *Nis tha mi ullamh?*"

Rugadh a rìs e; threòraicheadh leis an Spiorad e (air an dòigh mu 'm bheil Iosa a' labhairt ri Nicodemus, Eoin iii.) gu Iosa fhaicinn 'us creidsinn ann; Aonghin Mhic Dhé, air a thogail suas air a' chrann-ceusaidh mar an neach a shamhlaicheadh leis an nathair umha. O'n uair sin sios bu toil leis an sealladh mòr a nochdadh do dhaoinibh eile. Beagan an deigh an atharrachaidh air fhèin, chuir fear-fochaid, a dhùisgeadh gu h-uamhasach, g' a iarraidh. Thubhairt an duine, "Tha mi caillte, dlù do'n bhàs agus gun ullachadh, cha-n 'eil slàinte ann domh." Fhreagair Uilleam Iones, "Am bheil thu 'creidsinn gu'n d'thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a theàrnadh pheacach?" "Tha, ach cha ghabh e gnothuch ri peacach truagh mar a tha mise." *An d' thubhairt Iosa riut nach teàruinn e thu?* Stad an duine, 's an sin fhreagair e, "Cha d' thubhairt." An sin, thubhairt Uilleam Iones, "Tha thu 'n ad pheacach mòr; theagamh nach 'eil na 's peacaich ann; ach, nam bitheadh do pheacaidhean nis air an cruinneachadh 'n an aon bheinn mhòir, saòil thu am bitheadh i na 's airde, agus na 's mo na an iobairt a thug Criosd airson an t-saoghail?" Chunn-

aic an duine ud 'n a dheigh sud ann an Iosa làn ullachadh airson 'a pheacaich, agus rinn esan agus 'fhear-treòrachaidh gàirdeachas cuideachd. A leughadair ionmhuinn, tha so uile fior dhuitse cuideachd. "Cia b'e neach a chreideas ann cha sgriosar e."

Chaidh e air adhart air a shlighe gu ciùine; le amaibh a mhòr aoibhneas Mu thri bliadhna an deigh 'atharrachaidh, sheòl e le a shoitheach féin aige, agus air turus-mara gu New York bha e 'n a mheadhon air ceathrar à naoi maraichean a dhùsgadh. Air an t-slighe thàinig stoirm uamhasach tairneanaich orra; b'éigin na siùil fhilleadh; chrith an long fo thoirm an tairneanaich. Bha dorchadas ann air fada, ach far an do dhealraich an dealanach air chor 'us gu'n robh na dùile mar gu'm bitheadh iad 'n an teine fad na stoirm. Sheas e fhéin agus a cheithir maraichean diadhaidh air clàr-uachdair na luinge a' seinn, ged a dh' aithnich iad gu'm faodadh an adhlacadh 's a chuan ud,

Seirmidh tromp an aingil mhóir,
'Nuair bheucas tairneanaich 'n am mìle
'Reubadh nan uaigh 's an talaimh fós,
Toirt air na mairbh o'n mhuir gu'm pill.

Bheir a' mhuir ghionach uaithe na mairbh;
Cha cheil an talamh iad na 's fhaid';
Togaidh na peacaich suas an ceann,
'S crith orr' roimhe ifrionn mar an staid.

*Ach sinn 'tha 'g aideachadh ar Tighearn',*
*'S a leanas dìleas gus a chrìch,*
*Seasaidh ar fìreantachd gu sior,*
*Seasaidh mar Charraig nan Al le cinnt.'*

Air dha nis bhi air aithneachadh le daoinibh diadhaidh 's an eaglais, chomharraicheadh e mar Shoisgeulaiche do na maraichean ann an Yarmouth 's a bhliadhna 1859. Shaothraich e 'n am measg gun sgios; agus cha do dhiult an Tighearn an toradh. Bhuin e ris gach seòrsa dhaoine. Thubhairt aon fhear ris le sgeig, "Tha mi an amharus gu bheil thu 'faighinn paighidh airson na tha thu 'deanamh air neo cha dheanadh tu e." B'e a fhreagradh, "Tha, beannaichte gu robh Dia; tuarasdal a nis, agus dòchas na beatha maireannaich." Thubhairt aon neach a bha e 'n a mheadhon air iompachadh 'n a éisdeachd, 'us e ann an àmhghar a' bhàis, "Iosa, ma 's e so am bàs is e an obair a 's milse 'thug thu dhomh ri 'dheanamh."

Is duine so mu 'm faodar a ràdh, "Chuir e nuas o'n àirde, ghlac e mi, tharruing e mi a h-uisgeachaibh lionmhor. Shaor e mi o'n namhad làidir agus uatha-san a dh' fhuathaich mi; oir bu treise iad na mise. Agus thug e mach mi gu ionad farsuing: shaor e mi a chionn gu 'n do ghabh e tlachd annam." (Salm xviii. 16, 17, 19.) Agus nach fhaodadh an aon Tighearn sin a dheanamh dhuitse, a bhrathair?

"Ciamar a chaitheas tu an t-siorruidheachd, a dhuine òige?" ars' searmonaiche; agus dh' aithris e tri uairean a' cheisd. "Oh, is là fad an t-siorruidheachd, là gun chrich." Anns a phriosan their na priosanaich air uairibh ri 'cheile, Cò fad a fhuair thusa, tri miosan? sé miosan? seachd bliadhna? Cha chuirear a' cheisd ud an ifrinn, oir is e aon fhreagradh nam miltean a tha caillte, "Tha mi so airson na siorruidheachd!" Co mata a thrèigeas tairgse na beatha maireannaich ann an Criosd an Slanuidhear, a tha 'feitheamh ri bhi gràsmhor, a tha comasach air teàrnadh gus a' cheum a 's fhaide, a nis, *gach neach a thig a dh' ionnsuidh Dhé trid-san.* (Eabh. vii. 27.)

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

CEUD MHIOS A' GHEAMHRAIDH, 1870.


## D' ANAM!

MARC VIII, 36, 37.




A LEUGHADAIR.—Amhairc air briathraibh so an Tighearn' Iosa Criosd. Bhuineadh dhoibh seirm 'n ad chluasaibh mar fhuaim trompaid. Tha gnothuch aca ri do mhaith a 's mò agus a 's maireannaich. Tha gnothuch aca ri maith D' ANAM :—

> "*Oir ciod e an tairbhe do dhuine, ged chosnadh e an saoghal gu h-iomlan, agus 'anam a chall ? no ciod a bheir duine ann an éiric 'anama ?*"

Gur ann a dh' fhairicheadh gach neach a thogas an trachd so, mu'n leig e sios i, luach anama air dhòigh nach d' fhairich e riamh !

I. THA ANAM NEO-BHASMHOR AIG GACH AON NEACH AGAINNE.

Cha-n 'eil nàire orm mo thrachd a thòiseachadh leis na briathraibh ud. Theagamh gu'n abair cuid, "Cò a bhitheas uair air bith an amharus gu bheil anaman againn ?" Ach cha-n urrainn mi a dhi-chuimhneachadh gu bheil an saoghal aig an àm air a thogail thar tomhas le nithibh aimsireil. Tha ar là againne am measg

fhàis luatha air iomadh ni, là innealantoite, agus innealan eile, là luath shiubhail agus fiosrachaidh. Tha ar là againne 'n uair a tha glòir fheallsa air nithibh na beatha-sa, agus sgàile mhòr air nithibh na siorruidheachd.

A leughadair, bitheadh e suidhichte ann ar n-inntinnibh mar fhìrinn mhòir gu'm bheil againn uile ann ar n-uchd ni nach bàsaich gu bràth. Cha chuir am bàs a tha romhainn uile crioch oirnne mar dhaoine. Cha chuir! cha do theirig na h-uile ni an sin. Tha spiorad an duine beò fhathasd.

Cha-n fhuirich mi gu so a dhearbhadh. Tha coguis ann an daoinibh, a tha ag innseadh dhuinn cò dhiubh is maith leinn no nach eadh, gu bheil againn uile anam neo-bhàsmhor.

Theagamh gu bheil do chuibhrionn agad ann am baile mòr. Chi thu timchioll ort cath gun chrioch mu nithibh aimsireil. Tha cabhag, drip, agus gnothuichean 'g ad chuartachadh air gach laimh. Is maith a chreideas mi gu bheil thu air uairibh air do bhuaireadh gu smuaineachadh gur e an saoghal-sa na h-uile ni, agus gur e an corp a mhàin a tha airidh air cùram. Ach cuir an aghaidh a' bhuairidh, agus tilg air do chulthaobh e. Abair riut féin gach maduinn 'n uair a dh' éireas tu, "Theid fasan an t-saoghail am mugha. Cha-n e a' bheatha a th' ann m' uile. Tha ni ann a thuilleadh air gnothuichean, agus airgiod, agus toilinntinn, agus marsantachd, agus malairt. Tha beatha ann ri theachd."

Caith do là mar gu'm bitheadh creidimh agad gu'n do chuireadh do'n t-saoghal thu cha-n ann chum cotan a shniomh, arbhar a thogail, agus òr a thionail, ach chum "Dia a ghlòrachadh agus a mhealtuinn gu suthain." Leugh do Bhiobull agus gabh eòlas air na th' ann. Iarr an Tighearn ann an ùrnuidh. Rach do'n aoradh fhollaiseach agus éisd ris an t-soisgeul. Coimhid là na Sàbaid naomh, agus thoir a là do'n Tighearn. Agus ma dh' fhoighnicheas neach air bith an t-aobhar,—ma their bean, no clann, no caraid, "Ciod e mu'm bheil thu?"—freagair iad mar dhuine agus abair, "Tha mi ri so *a chionn agus gu bheil anam agam.*"

II. Is e an DARA ni a th' agam ri radh so: FAODAIDH NEACH AIR BITH 'ANAM A CHALL.

Is cuibhrionn mhuladach so de na th' agam ri ràdh. Tha mise air fear de na ministearaibh aig am bheil an seann fhasan *gach ni* tha 's a Bhiobull a chreidsinn. Tha mi 'creidsinn gu bheil ifrionn ann. Tha mi a' meas nach 'eil e 'n a chaithreanas 'bhi 'folach o dhaoinibh gu 'm faod iad bhi caillte. Caithreanas! an abair mi ris? B 'e an caithreanas a 's mò an fhìrinn uile 'chur am fianuis dhaoine. B' e am fior chaithreanas rabhadh 'thoirt doibh gu soilleir 'n uair tha iad ann an cunnart.

Tha cumhachd iongantach aig daoinibh chum uilc. Lag 'us mar a tha sinn a thaobh an ni a tha maith, tha cumhachd mòr againn chum olc a dheanamh oirnne féin. Cha-n urrainn thu d'anam fhéin a theàrnadh. Cha-n urrainn thu do chridhe atharrachadh. Ach tha aon ni ann a 's urrainn thu dheanamh—is urrainn thu d' anam a chall.

Ach, cha-n e a mhàin gur urrainn sinn ar n-anaman féin a chall, ach tha cunnart ann gu'n tachair e. Air ar breith 's a pheacadh, agus 'n ar cloinn feirge,—dorcha 'us dall, agus marbh ann an euceartaibh, cha-n 'eil sùilean againn a chi ar ciont' 'us ar cunnart. Agus gidheadh fad na h-ùine so tha ar n-anaman ann an cunnart mòr! Nan gabhadh neach air bith astar gu America ann an long eu-dionach, gun chompaisd, gun uisge, gun bhiadh, cò do nach léir nach bitheadh mòran dòchais ann gu'n ruigeadh e sàbhailt? Ach is e tha an so samhladh nach leig ris ach ro bheag de 'n chunnart 's am bheil sinn a thaobh nàdur ar n-anaman a chall.

Ach faodaidh cuid fhoighneachd, *Ciamar a 's urrainn duine 'anam a chall?* Tha iomadh freagradh ann do'n cheisd ud.

Faodaidh tu d' anam *a mhurt*, le bhi 'ruith a dh' ionnsuidh a' pheacaidh, agus 'deanamh seirbhis do anamiann-

aibh agus do thoilinntinnibh. Tha adhaltranas agus striopachas, misge agus ruidhtireachd, mionnan agus briseadh-Sabaid, mi-onoir agus breugan, uile 'n an slighibh aithghearr chum sgrios. "Na mealladh neach air bith sibh le briathraibh diomhain, oir airson nan nithean sin tha fearg Dhé a' teachd air cloinn na h-easùmhlachd" (Eph. v. 6.)

Faodaidh tu d' anam *a phuinnseanachadh* le aideachadh meallta a thogail. Faodaidh tu deoch-millidh a thoirt da de bheul-aithris dhaoine, agus gnathan 'us cleachdaidhean aoraidh nach d' thàinig riamh o neamh. Faodaidh tu deoch-codail a thoirt da a chuireas a' choguis 'n a suain, gun bhi 'leigheas a' chridhe. Ni puinnsein de sheòrsa air bith an obair cho maith ri dag no claidheamh, agus le na's lugha de bhuaireadh. Na mealladh duine air bith sibh. Tha aideachadh feallsa cho millteach ri bhi gun aideachadh idir.

A rìs, faodaidh tu bàs *le gorta* 'thoirt air an anam le faoineas agus neo-sheasmhachd. Faodaidh tu bliadhna an deigh bliadhna a chur seachad gu faoin, gun chùram mu ni maith air bith, toilichte a bhi ri fanoid air fàilingibh luchd-aideachaidh, agus ri miodal airson nach 'eil thu mò 's teann, no de thaobh 's am bith, no 'n ad fhear-aideachaidh, agus airson sin nach "eagal duit" le d' anam 's a cheann mu dheireadh. Na mealladh neach sibh le briathraibh diomhain. Tha neo-sheasmhachd 's an diadhachd cho cunnartach ri aideachadh feallsa, no bhi gun aideachadh idir. Cha-n urrainn sruth na beatha stad gu bràth. Co dhiubh a 's codal no duisge dhuit tha thu' dol sios leis an t-sruth ud. Tha thu 'tighinn na 's fhaisge 'us na 's fhaisge air na sruthaibh casa. Cha-n fhad gus an teid thu thar an easa, agus mu bhàsaicheas tu gun fhior chreidimh tilgear air falbh thu airson na siorruidheachd.

A leughadair, am bheil fhios agad co an aon de na slighibh ud tha thu a' leantuinn? Rannsaich agus faic cò dhiubh bhean mi ri do chor.

Ach an *iarr e mòr thrioblaid* chum anam a sgrios? Oh, cha-n iarr! Is e th' ann turus le bruthaich. Cha-n 'eil ni air agradh uait. Cha-n 'eil feum air saothair. Cha-n 'eil uait ach suidhe sàmhach, agus a dheanamh mar ni càch, chum snàmh leis an t-sruth, dol sios leis an amhainn, an sluagh mòr a leantuinn, agus le cuid 'us cuid dol á sealladh tròcair gu siorruidh.

III. Is e call 'anama an call a 's mo a 's urrainn duine fhulang.

Faodaidh saoibhreas an t-saoghail 'bhi agad,—òr Australia agus California gu léir,—gach onoir a 's urrainn do thìr féin a bhuileachadh ort. Ach ma tha thu a' call d' anama, is duine bochd thu an làthair Dhé. Cha toir thu dad de 'd airgiod no de d' fhearann leat an uair a bhàsaicheas tu. Bithidh beagan troidhean talaimh na 's leòr chum do chòmhdach 's an ùir 'n uair a theirigeas do bheatha. Agus an sin ma chailleas tu d' anam bithidh a' bhochduinn agad gu siorruidh.

An uair a tha an t-anam caillte, *is call e nach gabh leigheas*. Caillte aon uair tha e caillte gu bràth; faodaidh leigheas a bhi air call maoin 's an t-saoghal. Faodaidh leigheas a bhi air call slàinte 'us cliù. Ach cha-n eil leigheas aig duine beò air anam a fhuair bàs.

Am bheil leughadair ann leis am bu mhaith sealladh 'fhaotainn ann an tomhas beag air luach anama? Rachadh e a dh' fhoighneachd *o dhaoinibh air leapaichibh bàis*. Ni an suidheachadh ud nithean 'fhoillseachadh mar a tha iad, oir caillidh iad an dreach a chithear orra anns a' bheatha so. Ciod e nach deanadh daoine an sin airson an anaman? Gheibhear an duine a dh' innseas sgeulachdan meara, agus a sheinneas oranan cridheal d' a chuid companach, fo chùram 'us uamhas an uair a tha an t-anam a' dealachadh ris a' chorp. Is aon ni luach an anama am fianuis na beatha-sa, agus ni eile am fianuis na siorruidheachd. Is e am bàs, an uair a tha an saoghal a' sleamhnachadh as a ghreim, a

nochdas do dhuine beò luach an anama.

IV. Faodaidh anam duine air bith bhi air a thearnadh.

Tha mi a' moladh Dhé gu bheil soisgeul Chriosd 'g am dheanamh comasach air na nithean sòlasach sin a theagasg agus an deanamh aithnichte gu saor agus gun chumha do gach neach a leughas an trachd so. Tha mi a' moladh Dhé an déigh gach ni uamhasach a thubhairt mi gu 'm faod mi codhùnadh le teachdaireachd na sìthe.

Faodaidh anam neach air bith bhi air a theàrnadh, (1,) *A chionn gu'n d' fhuair Criosd bàs aon uair.* Bhàsaich Iosa Criosd, Mac Dhé, air a chrann ceusaidh chum réite dheanamh airson peacaidhean dhaoine. "Dh fhuiling Criosd aon uair airson peacaidh, am fìrean an àite nan neo-fhireana, chum gu'n tugadh e sinn gu Dia." Ghiùlain Criosd ar peacaidhean 'n a chorp féin air a chrann, agus leig e leis a' mhallachd a thoill sinne tuiteam air a cheann fhèin. Gu cinnteach, mata, mar a bhàsaich Criosd airson pheacach, tha cóir agamsa a dheanamh aithnichte gu'm faod peacach air bith bhi air a theàrnadh.

A thuilleadh air sin, tha mi ag ràdh le dearbhachd gu'm faod neach air bith bhi air a theàrnadh, (2) *A chionn gu bheil Criosd fhathasd beó.* Tha an t-Iosa a bhàsaich airson pheacach aon uair fhathasd beó aig deas laimh Dhé chum obair na slàinte a thug a nuas o neamh e a choimhlionadh. Tha e beò chum gabhail riusan uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé tridsan, agus cumhachd a thoirt doibh bhi 'n am mic do Dhia. Tha e beò chum bhi 'n a aon Eadar-mheadhonair eadar Dia agus daoine, am Fear-tagraidh leanmhuinneach, am Buachaille caomh, am Bràthair a 's sine, am Fear-eadar-ghuidhe eifeachdach, an Caraid nach tréig acasan uile a thig a dh' ionnsuidh Dhé tridsan.

A leughadair, cò air son, saoil thu, am bheil Iosa 'n a shuidhe aig deas laimh Dhé? Airson cloinn nan daoine. Ard air neamh, agus air a chuartachadh le glòir do-labhairt, tha spéis aige do'n obair mhòir a ghabh e air 'n uair a rugadh e ann am prasach Bhetleheim.

Aon uair eile, faodaidh neach air bith bhi air a theàrnadh, (3) *A chionn gu bheil geallaidhean soisgeil Chriosd cho làn, cho saor, agus gun chumha air bith.* "Thigibh do'm ionnsuidh-se," ars' an Slànuidhear, "sibhse uile a tha ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mise fois dhuibh." "An ti a chreideas anns a' Mhac cha sgriosar e, ach bithidh a' bheatha mhaireannach aige."

A leughadair, ma 's maith leat beatha dean greim air Criosd air ball, chum gu'n teàrnar d' anam. Carson nach teid thu d' a ionnsuidh an diugh, le d' anam, do pheacadh, do mhi-chreidimh le a chuid amharusan agus eagalan? Innis dha sgeul do bheatha. Innis dha gu'm bu mhi-chreideach thu, duine eucorach, fear-brisidh na Sàbaid, duine ain-diadhaidh, coirpte, crosda. Cha dean e tàir ort. Cha tilg e mach thu. Cha teich e uait. Cha bhris e a' chuilg de'm bheil caol-smùid, cha mhùch e an lìon de'm bheil caol-dheatach. Cha do thilg e mach riamh neach a thainig d 'a ionnsuidh. Thig chum Chriosd agus bithidh d' anam beò! *Rev. J. C. Ryle.*

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cabhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

Depositary, John Hume, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

Edinburgh: Printed by John Greig and Son, Brown Square.

# FEAR-TATHAICH MIOSAIL

MIOS MEADHONACH A GHEAMHRAIDH, 1870.

## AN RIDIR SEUMAS SIMPSON.




"Chi mi 's an t-saoghal," ars' seann Eoin Neuton, "da dhùn—a h-aon diubh de shonas, agus an aon eile de thruaighe; agus is e m' obair-se 'bhi a' feuchainn ri cuibhrionn a thoirt o an aon dùn, agus a chur ris an dùn eile. Ma chaill leanabh bonn-a-sé, agus ma 's urrainn mise a dheòir a thiormachadh le aon eile a thoirt da, tha mi a' meas gu bheil mi a' deanamh beagan, ged a bu mhaith leam tuilleadh a dheanamh." Chaidh duine mòr o cheann ghoirid a thoirt uainn—duine a thug na 's mò o dhùn truaighe dhaoine, a réir coslais, na neach air bith a dh' fhàg e as a dhéigh. Choidil an Ridir Seumas Simpson, an lighich a b' ainmeile s 'an linn, ann an Iosa, an Duneidin air an seathamh là de 'n Mhaigh 's a bhliadhna 1870, aig aois 59.

De nàdur caomh, féin-aicheadhaichte, b' e a thlachd o thoiseach fulangas dhaoine a lughdachadh am measg bhochd 'us bheartach. 'S a bhliadhna 1847 fhuair e an t-eòlas iongantach air cumhachd *Chloroform* gu daoine fhàg-

ail gun fhaireachadh air pian, ni a thàinig gu bhi 'n a bheannachd cho mòr do dhaoinibh. B' àbhaist do phian anabarrach 'bhi ann an gairdean bhi air a thoirt dinn, no eadhon fiacail 'bhi air a tarruing, nach gabhadh seachnadh. Ach a nis cuirear neach aig an àm ud 'n a chodal: tha e a' dùsgadh agus tha an ni ullamh! Co is urrainn innseadh na chaomhainn *Chloroform* de phian do dhaoinibh.

Bha an Ridir Seumas Simpson ri mòr shaothair fad a bheatha. Is minig a shaoil leam 'n uair a chluinninn caithream a charbaid air an t-sràid nach robh mionaid d' a ùine gun fheum.

Thàinig an T-ATHARRACHADH MOR. Bha e fad a' smuaineachadh, ach gus a' bhliadhna 1861 cha d' thug e fianuis air beatha bhi 'n a anam. Aig an àm sin bha iomadh deuchainn aige; air aon dhiubh bha call mic, a mhac ionmhuinn "Seumas beag," a chrioch air an dara mios 's a bhliadhna 1862. Thug creidimh agus foighidin an òganaich ri aghaidh bàis, buaidh mhòr air 'athair. Dh' fheuch buachaille aon là ri aon de 'n treud a thoirt gu dol thar drochaid chumhainn a stigh do raoin eile. Cha b' urrainn e gus an do thog e a h-uan 'n a uchd, agus an sin lean a' chaor e. Is ann mar sin bha e nis a réir coslais, Iosa a' glacadh a' ghille chum 'us gu 'm faodadh an t-athair cuideachd dol a steach do rioghachd Dhé. Thubhairt "Seumas beag," "Cia glòrmhor a bhi saor chum labhairt ri Iosa!" Ri taobh na leapa air an do luidhe an corp, chrom an t-athair agus a bhean leis a chloinn eile iad fhéin, ag iarraidh gu dùrachdach gu 'm faodadh am bròn mòr so 'bhi 'n a mheadhon air an toirt uile gu Criosd, agus a rùnachadh gu h-iriosal—"'Seadh, Iosa ionmhuinn, Dia Sheumais agus ar Dia-ne, labhairidh sinn air do shon."

Bha meadhonan eile cuideachd 'n an cabhar; ach is ann aithghearr an déigh so a nochd Professor Simpson e fhéin ann an Duneidin 'n a "chreutair nuadh" ann an Iosa Criosd. An sin thainig giùlan a' chroinn-cheusaidh; agus am measg a sheann chairdean faoine cha robh e eutrom. Ach bha e stòilde, seasmhach. An uair a bha luach 'n a fhianuis bha e ullamh chum a toirt. B' e h-aon de na ceud oidheirpibh a thug e airson Chriosd gu follaiseach, a bhi a' teagasg aig coinnimh mhòir an tigh-coinnimh an Ard-sheanaidh ann an Duneidin. Thoisich e leis a' cheathramh laoidh thar dha fhichead a thoirt a mach—

"Mo Thighearn', cha nâir leam aideachadh."

Bha a theagasg o na briathraibh "Marbh am peacaibh agus ann an euceartaibh" air a chur an clò an déigh sin mar "Fhear-tathaich Miosail" 's an t-samhradh 1863. Bha e riamh measail aig cloinn 'us làn gràidh dhoibh. Eadhon ann an galar a bhàis 'n uair a chleachd fear-daimh ionmhuinn 'fhàgail air feasgair na Sàbaid gu Sgoil-Shàbaid a theagasg, dh' fhoighnicheadh an Ridir cò an leasain a bh' ann, agus bheireadh e ni-eigin dha gu ràdh ris a chloinn.

Ach bha a shaothair mhòr 'g a chaitheamh as. Bha eucail ann a chridhe. Bha breithneachadh aige air nach robh 'uine ach goirid. Bha tinneas goirt air 's an earrach. Fhuair e faochadh, ach thainig e air le tuilleadh neart mu thoiseach an t-samhraidh. Dh' aithnich e gu 'n robh am bàs aig a dhorus, agus dh' fheith e ris "le earbsa suidhichte leinibh bhige" mar a thubhairt e fhéin ri caraid. Is minig a thubhairt e "Leugh dhomh 'Direach mar tha mi.'" Leugh caraid aon là, "'Charraig nan Al.' "Laoidh bhreagh" ars esan, "ach is maith leam, 'Dìreach mar tha mi'; is e a 's fearr a leigeas m' fhaireachadh ris." Leughadh an laoidh aig Dr Bonar cuideachd "Chuala mi guth Iosa ag radh." Thubhairt e gur e a' cheud rann bu docha leis, "an rann mu 'n *fhois*." Chuala e mu dhuine uasal a b' aithne dha agus a bha ro euslan, bhi ag ràdh mu thaobh eile a 'bhàis, gur e "dorchadas a bha an sin uile." "Innis dha" ars' esan, "gur e solus a tha an sin; gur ann

an so tha an dorchadas." Thubhairt Mr Morgan am ministear ann am Fountainbridge ris, gu 'm buineadh dha mar Eoin aig an t-suipeir a cheann a leigeadh air uchd Iosa, agus fois a ghabhail an sin. "Is eagal leam" ars 'esa "nach urrainn mi sin a dheanamh, *ach thoir leam gu bheil greim agam air iomall 'eudaich.*"

Bha toil mhòr aige do shearmonaibh a charaid Mr Spurgeon. Gu h-àraidh an t-searmoin air "Iosa mhàin" (Air. 924). Bha cuibhrionn deth air a leughadh dha là 'us e a 'fulang gu goirt. Thubhairt e air an ath là "Am measg mo phian thug na focail 'Iosa mhàin' sòlas dhomh. Agus 'Iosa mhàin,' *is e sin na h-uile.*" An oidhche mun do chaochail e, dh' fhoighnich Mr Morgan dheth "Am bheil sibh fhathasd a dlù leantuinn ri Iosa?" Chualadh guth ag ràdh mar o fhad as, am measg onfhadh Iordain, agus sealladh tlàth 's an t-suil "Tha." Chaochail e air feasgair Dhe-haoine an $6^{mh}$ là de 'n Mhàigh.

Bha a thiodhlacadh air De-haoine an 13mh là de' n Mhaigh—là air am bi cuimhne an Dunéidin. Bha am baile gu léir fo ghluasad. Bha miltean 'n an seasamh air da thaobh nan sràid eadar an tigh agus an cladh. Bha an gruaim air gnùis an t-sluaigh—agus eadar 80,000 agus 100,000 ann diubh—'n a ni druighteach 'r a fhaicinn. Agus na deòir lionmhor air feadh sreith a' bhròin ud, o bheartach gu bochd, bha iad mar gu'm bitheadh iad ag radh, "Feuch cionnus a ghràdhaich iad e!"

Chuireadh e 's an ùir dlù d' a chloinn, air druim ghlais am fradharc a' bhaile a bha cho ionmhuinn aige. Tha clachchuimhne shimplidh a' comharrachadh an àite, leis na focail ud sgriobhta oirre, "*Gidheadh tha mi beò.*"

Air dha bhi a ghnàth am measg trioblaid, agus gu tric bochdainn, is iomadh gniomh caoimhneis a rinn e nach b' aithne do 'n t-saoghal. Air do aon neach bhi ach beag air a leigheas leis, chomhairlich e beagan ùine bhi air a chaitheamh ri taobh na mara. Air do 'n bhoirionnach na b' urrainn i a thairgseadh dha mar dhuais, thubhairt i nach robh an comas aice an cosguis a ghiùlan. An sin cha-n e mhàin gu'n d' thug e dhi air ais na fhuair e, ach thug e dhì fichead punnd Sasunnach a dheanadh comasach i air a chomhairle a ghabhail.

Slàn leat, a lighich ionmhuinn! Slàn leat, a dheagh shaighdeir! Theirig do chath, thàinig do bhuaidh. Thug thu buaidh "trid fola an Uain," 'n uair tha do chuimhne ann an cridheachaibh nam miltean air a dhaingneachadh an sud le iomadh gniomh cairdeach.

A leughadair! Ciod e do dhòchas am fianuis Dhé? An ann an ni de 'd chuid féin a tha e, ni a rinn thu, no a dh' fhairich thu, no 'tha thu 'rùnachadh a bhi? Theagamh nach robh duine riamh a rinn na h-uiread chum amhghar dhaoine a lughdachadh ris an Ridir Seumas Simpson: agus gidheadh faic ciod e *gus an d' thàinig e uile*, 'n uair 'bha an oidhche a' tighinn—"Iosa Mhain."

Anns na tha romhainn de 'n trachd so, bu mhaith leinn gu 'n éisdeadh ar luchd-leughaidh ri guth an Ridir féin. Tha na leanas 'n a earrainn de theagasg a bh' aige 's an earrach 1852 ann am Bathgate, am baile far an d' rugadh e. Gu'm beannaicheadh an Tighearn e do mhiltibh.

---

## "AN NEACH A SHEAS 'N AM AITE."

An uair a bha mi 'n am ghiullan, chunnaic mi sealladh nach teid as mo chuimhne—duine air a cheangal ri cart, agus air a tharruing trid sràidean a' bhaile, le a dhruim air a reubadh leis an t-slat agus a' sileadh fola. Bu mhaslach am peanas e. Airson *mhòran* euceartan? Cha b' ann; ach airson a h-aoin. An do thairg neach air bith de shluagh a bhaile na buillean a roinn leis. Cha do thairg; b

éigin da fhéin an giùlan uile. Is e bh' ann peanas lagha chaochlaidhich dhaoine, oir cha-n fhacas riamh o sud e.

An uair a bha mi 'n am fhoghlumaiche aig an Oil-thigh, chunnaic mi sealladh eile nach téid as mo chuimhne, duine air a thoirt a mach chum bàsachadh. Bha a dha ghairdean ceangailte, neul a' bhàis air 'aghaidh mar tha, mile sùil ag amharc air mar thainig e as a' phriosain. An d' iarr duine 's am bith bàsachadh 'n a àite. An d' iarr caraid air bith am ball fhuasgladh, ag radh, "Cuiribh mu 'm amhaich-s' e, bàsaichidh mi 'n a àite?" Cha d' iarr; dh' fhuiling e fhéin am peanas. Airson *mhòran* euceartan? Cha b' ann. Airson a h-aoin. Ghoid e airgiod. Bhris e an lagh ann an aon phuinng, agus dh' fhuiling e air a shon. Is e lagh caochlaidheach dhaoine bha an sud cuideachd, oir cha-n fhacas am peanas ud airson a' choire ud riamh o sin.

Chunnaic mi sealladh eile—is coma c'uine—mi fhéin 'n am pheacach air bruaich na léir-sgrios, toillteanach air ifrinn a mhàin. Airson *aon* pheacaidh? Cha-n ann, ach mòran, mòran an aghaidh lagha neo-chaochlaidhich Dhé. Ach a rìs sheall mi, agus chunnaic mi Iosa a sheas 'n am àite, air a sgiùrsadh air mo shon agus a' bàsachadh air a' chrann. Sheall mi, dh' éigh mi, agus fhuair mi maitheanas, agus shaoil leam gu'm b' e mo dhleasdanas thighinn so gu innseadh dhuibhse mu 'n t-Slànuidhear ud, a dh' fhaicinn an AMHAIRC SIBH AGUS AM MAIR SIBH BEO.

"Ceangailte, mallaichte, ris a' chrann,
Fann 'us fuilteach, co a th' ann?
Air na sùilibh bàn, gun toirt,
An fhuil, 's na buill a chràdhadh gu goirt,
Air an fheòil le iallaibh reubta,
Coron toinnte de dhroighionn geur,
Air an taobh a chaidh a lot',
Air an tart, bha claoidhteach, loisgt',
Air a' ghruaidh fo dhriùchd a bhàis,
A mhic an duine! is Tu a th' ann!

Ceangailte, mallaichte, ris a' chrann;
Cuspar uamhais, cò a th' ann?
Air a ghréin trath là chò bàn,
Creagan 'sgoilt, am brat-roinn sgàinte,
Air thalamh 'chrith fa chomh 'r a bhàis,
Air naoimh an sud an uaigh a sgàin,
Air Eden 'gheall e roimh a chrioch,
Do 'n pheacach 'cheusadh ri a chliabhaich,
A Thighearn'! ar glunan lùbaidh sinn,
A Mhic Dhé. 'S e th' ann Thu féin.

Agus cia simplidh 's a tha e 'n uair dh' fhosglas Dia an t-sùil. Dh' innis caraid a thainig o Paris o cheann ghoirid mu ghille-stabuill Sasunnach, seann duine gun chùram, a fhair aithne air gu'm bu pheacach e. Bha eagal bàis air. Dh' innis ministear dha na b' aithne dha fhéin mu'n t-slighe, 'us dh' fhàs e sgìth dheth. Ach aon là thubhairt an nighean ris aig an eaglais, "Feumaidh sibh thighinn a dh' fhaicinn m' athair fhathasd. Cha-n urrainn mise 'fhaicinn mur téid sibh ann." "Cha-n 'eil ni ùr agam a their mi," ars' esan, "ach faodaidh mi an t-searmoin a bh' agam an diugh a thabhairt leam 'us a leughadh dha." Bha an duine truagh 'n a luidh an sud, anu am mòr phian, agus làn eagail peacaidh, agus am peanas a bheireadh e leis. "A charaid, thàinig mi a leughadh na searmoin dhuit. An toiseach, 's e so bonn an teagaisg, "*Lotadh e airson ar n-euceartan.* An leugh mi nis?" "Stadaibh!" ars' esa, "*Tha e agam! Lotadh e airson m' euceartan-sa.*" Goirid an déigh sud bhásaich e a' deanamh aoibhneis ann an Criosd.

An uair a chuala mi sud, chuimhnich mi air Archimedes a 'ruith air feadh nan sráid 'n uair a fhuair e mach ciamar a dhearbhadh e an robh dad ach òr air a chur ann an crùn an rìgh leis an òr-cheard. Ghlaodh e "Fhuair mi e, fhuair mi e!"

Fheallsanaich bhochd, fhuair thu ni ùr ann ad fheallsanachd fhéin! A ghillestabuill shona, fhuair thu Criosd do 'd anam neo-bhàsmhor!

Bha am ministear fhéin air a thoirt leis na chunnaic e gu Criosd iarraidh d'a anam.

---

Tha e air iarraidh air na cairdibh leis am bu mhaith a bhi cobhar anns na leabhranan so a chraobhsgaoileadh, gun tugadh iad an tabhartas, ge b' air bith cho beag 's a dh' fhaodas e a bhi, do 'n mhuinntir leis am bheil iad air an toirt seachad doibh o àm gu àm.

DEPOSITARY, JOHN HUME, 5 South Hanover Street, Edinburgh.

EDINBURGH: PRINTED BY JOHN GREIG AND SON, BROWN SQUARE.